# IUL A' CHRÌOSTAIDH;

NO

## COMH-CHRUINNEACHADH DE ÙRNAIGHEAN

AIR SON

A H-UILE AMA AGUS STAIDE DE BHEATHA A' CHRÌOSTAIDH.

AN SIATHAMH CLÒBHUALADH,
ATH-LEASAICHTE.

ABAREADHAIN:
A. KING & CO., PRINTERS AND STEREOTYPERS.

1885.



ABERDEEN UNIVERSITY PRESS.

---

Faodar an Leabhar-ùrnaigh so a chlòbhualadh.

✠ IAIN, Easbuig Abareadhain.

✠ AONGHAS, Easbuig Earraghaidheal 's nan Eilean.

*Là Fheill Aindris, 1885.*

# AN CLAR-INNSE.


| | SLIOS |
|---|---|
| Na Féilltean Fògarrach, | ix |
| Làithean-féille 'an Albainn, | .. |
| Làithean cràbhaidh, | x |
| Làithean traisge, | xi |
| Traisg air son Làithean-feille, | .. |
| Làn-laghaidh 'an Albainn, amannan, | .. |
| ,, ,, ,, na dleasnasan, | xii |
| Urnaigh an Tighearna, Beannachadh Moire, a' Chreud, | 1 |
| Athghearradh de'n teagasg Chriostail, | 2 |
| Culaidh Smaoinich, | 7 |
| URNAIGH, soilleireachadh air, | 8 |
| Urnaigh mhaidne, | 10 |
| Urnaigh an aingil choimhidich, | 14 |
| "Salve Regina" (Fàilte, a Bhànruinn), | .. |
| "Sub tuum praesidium" (Tha sinn a' ruith fo d' dhion), | 15 |
| "Memorare" (Cuimhnich, a Mhoire), | .. |
| Coisrigeadh do Mhoire Bhaintighearna, | 16 |
| "Angelus Domini" (Fàilte an Aingil), | .. |
| "Regina Coeli," | 17 |
| Urnaigh N. Ignatius, | 18 |
| Achanaich ri Iosa, | .. |
| Urnaighean 'us Iarrtasan, | 19 |
| Urnaigh air son a' Phàpa, | 20 |
| ,, an Ostail Anndra, | .. |
| ,, Ban-naoimh Mairghread, | 21 |
| Altachadh romh bhiadh, | .. |
| Altachadh 'an deigh bìdh, | .. |

SLIOS
Gniomhannan Creidimh, Dòchais, Gràidh, agus Aithreachais, - 21
Urnaigh-oidhche, - - - - - - - - - - - - - 24
,, an Aingil Choimhidich, - - - - - - - - - 28
,, air son nam Marbh-chreideach, - - - - - - - ..
Mu roghnachadh staid chaithimh-bheatha, - - - - - - 29
Urnaigh air son staid chaithimh-bheatha 'roghnachadh, - - 30
,, Phàrantan air son an Cloinne, - - - - - - 31
,, Cloinne air son am Pàrantan, - - - - - - ..
,, Air son ar Pears'-Eaglais, - - - - - - - - 32
,, Air son Eiriceach, - - - - - - - - - - 33
,, Mhnàthan Leatromach, - - - - - - - - - ..
,, 'an deaghaidh Aiseadaidh, - - - - - - - - 34
,, Càraide-Pòsta, - - - - - - - - - - - 35
,, Bhanntraichean 'us Dhilleachdan, - - - - - - 36
,, Sheann Sluaigh, - - - - - - - - - - 37
,, Luchd-faoghluim, - - - - - - - - - - 38
,, Romh Theagasg *no* romh Leasan, - - - - - - 39
,, Chlement XI. air son a h-uile féuma, - - - - - ..
Créud N. Athanasius, - - - - - - - - - - - 42
,, Phiuis IV., - - - - - - - - - - - - - 46
MEORACHADH, - - - - - - - - - - - - - 49
Seòladh air Meórachadh, - - - - - - - - - - 50
Fírinnean gu meórachadh orra, - - - - - - - - - 51
AN AIFRIONN air a mìneachadh, - - - - - - - - 52
Uidheam na h-altrach, 's a' chulaidh-aifrinn, - - - - - 53
Urnaighean 'an àm na h-Aifrinne, - - - - - - - - 55
Urnaigh 'us Buidheachas an déigh na h-Aifrinne, - - - - 74
Laoidh "Te Deum," - - - - - - - - - - - - 75
Salm CL., - - - - - - - - - - - - - - - 79
Urnaighean romh 'n Aifrinn (uidheamachadh air son na h-Iobairte), - - - - - - - - - - - - - 80
"Asperges" (Crathadh an uisge Choisrig) - - - - - - 87
"Ordo Missae" (urnaighean na h-Aifrinne Laideann 'us Beurla) 89
Laoidh molaidh do Dhia, - - - - - - - - - - 119
Na seachd sailm Aithreachais, - - - - - - - - - 121
NA SACRAMAIDEAN. Baisteadh, - - - - - - - 131
Boslach, - - - - - - - - - - - - - - - ..

| | SLIOS |
|---|---|
| Urachadh ar Bòidean Baistidh, | 131 |
| Daingneachadh, fiosrachadh air, | 133 |
| ,, ùrnaigh romh'n, | 136 |
| ,, ,, n'a dheigh, | 137 |
| Faoisid, soilleireachadh air, | 138 |
| Rannsachadh cogais, | 141 |
| Urnaigh romh rannsachadh cogais, | .. |
| Clar-innse pheacannan, | 143 |
| Urnaigh air son Aithreachais, | 152 |
| ,, romh Eisdeachd, | 153 |
| ,, an deigh na h-Eisdeachd, | 154 |
| Gealladh N. Fransi, | 155 |
| Comanachadh, teagasg air, | 158 |
| Gnìomhannan romh Chomanachadh, | 159 |
| ,, an deigh Comanachaidh, | 163 |
| Gniomh Molaidh, "Beannaichte gu'n robh Dia," &c., | 168 |
| Urnaigh, "Anima Christi," | .. |
| Urnaigh "En Ego" ('an làthair céusaidh), | 169 |
| LAGHADH EAGLAIS.—Mìneachadh, | .. |
| Urnaigh gu laghadh a chosnadh, | 173 |
| AN TRIANAID UILE-NAOMH.—Leadan, | 174 |
| ,, ,, ,, Conair, | 177 |
| Laoidh nan Aingeal, | 179 |
| CORP CHRIOSTA.—Cràbhadh, | .. |
| ,, ,, Leadan, | 181 |
| Beannachd na Sacramaid naoimh, | 184 |
| Laoidh "Pange Lingua," | 187 |
| CRIDHE UILE-NAOMH IOSA.—Cràbhadh, | 190 |
| ,, ,, ,, Gniomh Coisrigidh, | 192 |
| ,, ,, ,, Leadan, | .. |
| ,, ,, ,, Urnaigh, | 195 |
| ,, ,, ,, Urnaigh eile, | .. |
| ,, ,, ,, Urnaigh 'an tarrainn a' bhàis | .. |
| ,, ,, ,, Gniomh Coimhleasachaidh, | 196 |
| AINM NAOMH IOSA.—Achanaich, | 198 |
| ,, ,, ,, Leadan, | 199 |
| ,, ,, Laoidh ("Jesu Dulcis Memoria"), | 203 |

SLIOS

A' PHAIS.—Leadan Beatha 'us Pàis Chriosta, - - - - - 204
Urnaigh N. Griogair, - - - - - - - - - - - - - 210
Urnaighean nan Còig lotan, - - - - - - - - - - - 212
SLIGHE NA CROISE, Mìneachadh, - - - - - - - - 216
,, ,, ,, Cràbhadh, - - - - - - - - - 218
Seachd Tairgseachan Fuil uile-phrìseil Iosa, - - - - - 228
Urnaigh "Athair Shiorruith," - - - - - - - - - 231
SALTAIR IOSA, - - - - - - - - - - - - - - ..
AN SPIORAD NAOMH.—Leadan, - - - - - - - - 244
,, ,, ,, Gairm, - - - - - - - - 247
,, ,, ,, Laoidh, "Veni Creator," - - - 248
Achanaich air son seachd Tiodhlaicean an Spioraid Naoimh, - 249
AN OIGH BHEANNAICHTE MOIRE.—Leadan, - - - 252
,, ,, ,, ,, Conair, - - - 255
Leadan Cridhe Naomh Moire, - - - - - - - - - 267
Urnaigh ri ,, ,, ,, - - - - - - - - - - 268
Urnaigh, "O mo Bhaintighearna," ("O Domina Mea"), - - 270
Taoghal-Cràbhaidh air an Oigh Moire, - - - - - - - ..
Leadan sheachd Dòruinnean Moire, - - - - - - - 271
Conair ,, ,, ,, - - - - - - - - 275
Laoidh "Stabat Mater," - - - - - - - - - - 278
Tri urnaighean maille ri Beannachadh Moire, - - - - 280
Conair a' Ghinidh Gun-smal, - - - - - - - - - - 281
Urnaigh "Beannaichte," &c., - - - - - - - - - ..
NA H-AINGLEAN NAOMH.—Leadan, - - - - - - - ..
Leadan an Aingil Choimhidich, - - - - - - - - - 286
Urnaigh N. Mìcheil, - - - - - - - - - - - - 288
,, N. Gabriel, - - - - - - - - - - - - 289
,, N. Raphael, - - - - - - - - - - - - ..
NA NAOIMH.—Leadan nan Naomh, - - - - - - - - 290
Leadan N. Joseph, - - - - - - - - - - - - 299
Seachd Doruinnean 'us seachd Sòlais N. Joseph, - - - - 303
Urnaigh a thaghadh N. Joseph mar Chùl-taice, - - - - 306
"Memorare" ri N. Joseph, - - - - - - - - - - 307
SCAPULARAN.—Mìneachadh, - - - - - - - - - 308
Scapular Donn, - - - - - - - - - - - - - - ..
,, na Pàise, - - - - - - - - - - - - - 310

| | SLIOS |
|---|---|
| Scapular a Ghinidh Gun-smal, - - - - - - - - - | 311 |
| BAS SONA, Cràbhadh air son, - - - - - - - - - | 313 |
| ,, ,, tri achanaich air son, - - - - - - - - | .. |
| ,, ,, tri tairgsichean air son, - - - - - - - - | .. |
| ,, ,, Leadan air son, - - - - - - - - - - | 314 |
| ,, ,, Urnaigh ri N. Moire air son, - - - - - - | 317 |
| ,, ,, ,, ri N. Joseph air son, - - - - - - - | .. |
| CRABHADH DHAOINE TINNE.—Comhairlean, - - - | 318 |
| Còmhradh duine thinn ri Dia, - - - - - - - - - | 319 |
| Urnaighean 'am àm tinneis, - - - - - - - - - - | 323 |
| Urnaigh air son faighidin 'an àm mòr-chràidh, - - - - | 327 |
| ,, romh 'n Chomanachadh dheireannach, - - - - - | 330 |
| ,, an deigh a' Chomanachaidh dheireannaich, - - - | 332 |
| ,, romh 'n Ola dheireannaich, - - - - - - - - | 333 |
| ,, an déigh na h-Ola deireannaiche, - - - - - - | 335 |
| Leadan Dhaoine tinne, - - - - . - - - - - - | 336 |
| Urnaigh 'an Spàirn a' bhàis, - - - - - - - - - - | 338 |
| NA MARBH-CHREIDICH.—Leadan air son nam marbh. - | 346 |
| Urnaigh air son nam marbh-chreideach, - - - - - - | 351 |
| Conair air son nam marbh-chreideach, - - - - - - - | .. |
| Urnaighean gach latha air son nam marbh, - - - - - | 352 |
| Freagairt na h-Aifrinne, - - - - - - - - - - - | 355 |

## NA FEILLTEAN FÒGARRACH.

| Bliadhna. | Didònaich Septua-gesima. | Diciad-aoin na Luath. | Didònaich-Càsga. | Diordaoin Deas-ghabhail. | Didònaich Caingis. | Diordaoin Corp-Chrìosta. | Dòn'. déis Caingis. | An ciad Dhòn'-de'n Aidbhen. |
|---|---|---|---|---|---|---|---|---|
| 1880 | 25 Jan. | 11 Feb. | 28 Mar. | 6 May | 16 May | 27 May | 27 | 28 Nov. |
| 1881 | 13 Feb. | 2 Mar. | 17 Apr. | 26 May | 5 June | 16 June | 24 | 27 Nov. |
| 1882 | 5 Feb. | 22 Feb. | 9 Apr. | 18 May | 28 May | 8 June | 26 | 3 Dec. |
| 1883 | 21 Jan. | 7 Feb. | 25 Mar. | 3 May | 13 May | 24 May | 28 | 2 Dec. |
| 1884 | 10 Feb | 27 Feb. | 13 Apr. | 22 May | 1 June | 12 June | 25 | 30 Nov. |
| 1885 | 1 Feb. | 18 Feb. | 5 Apr. | 14 May | 24 May | 4 June | 26 | 29 Nov. |
| 1886 | 21 Feb. | 10 Mar. | 25 Apr. | 3 June | 13 June | 24 June | 23 | 28 Nov. |
| 1887 | 6 Feb. | 23 Feb. | 10 Apr. | 19 May | 29 May | 9 June | 25 | 27 Nov. |
| 1888 | 29 Jan. | 15 Feb. | 1 Apr. | 10 May | 20 May | 31 May | 27 | 2 Dec. |
| 1889 | 17 Feb. | 6 Mar. | 21 Apr. | 30 May | 9 June | 20 June | 24 | 1 Dec. |
| 1890 | 2 Feb. | 19 Feb. | 6 Apr. | 15 May | 25 May | 5 June | 26 | 30 Nov. |
| 1891 | 25 Jan. | 11 Feb. | 29 Mar. | 7 May | 17 May | 28 May | 27 | 29 Nov. |
| 1892 | 14 Feb. | 2 Mar. | 17 Apr. | 26 May | 5 June | 16 June | 24 | 27 Nov. |
| 1893 | 29 Jan. | 15 Feb. | 2 Apr. | 11 May | 21 May | 1 June | 27 | 3 Dec. |
| 1894 | 21 Jan. | 7 Feb. | 25 Mar. | 3 May | 13 May | 24 May | 28 | 2 Dec. |
| 1895 | 10 Feb. | 27 Feb. | 14 Apr. | 23 May | 2 June | 13 June | 25 | 1 Dec. |
| 1896 | 2 Feb. | 19 Feb. | 5 Apr. | 14 May | 24 May | 4 June | 26 | 29 Nov. |
| 1897 | 14 Feb. | 3 Mar. | 18 Apr. | 27 May | 6 June | 17 June | 24 | 28 Nov. |
| 1898 | 6 Feb. | 23 Feb. | 10 Apr. | 19 May | 29 May | 9 June | 25 | 27 Nov. |
| 1899 | 29 Jan. | 15 Feb. | 2 Apr. | 11 May | 21 May | 1 June | 27 | 3 Dec. |
| 1900 | 11 Feb. | 28 Feb. | 15 Apr. | 24 May | 3 June | 14 June | 25 | 2 Dec. |

### LAITHEAN FEILLE ANN AN ALBAINN.

(Air am beil e mar fhiachaibh òirnn aifrionn éisdeachd agus obair mhì-riatanach a sheachnadh.)

Jan. 1. Là na bliadhn'-ùire.
Jan. 6. Là nan tri-rìghrean
Jun. 29. Là Pheadair 'us Phòil.
Aug. 15. Là Fheill Moire.
Nov. 1. Là Samhna.
Nov. 30. Là Fheill Aindris.
Dec. 25. Là Nollaig.
Diordaoin Deasghabhail.
Diordaoin Corp-Chrìosta.

## LÀITHEAN CRÀBHAIDH.

(Air am beil e na 'chleachdadh naomh aifrionn éisdeachd, ged nach 'eil e riatanach.)

Feb. 2. Là Fheill Moire nan Coinneal.
Feb. 24. Là an Ostail Mhathiais.
Mar. 19. Là Naomh Iòseph.
Mar. 25. Là Fheill Moire na Teachdaireachd.
May 1. Là nan Ostal Philip 'us Séumas.
May 3. Là Faotainn na Croise.
June 10. Là Ban-naomh Mairghread, Bànruinn na h-Alba.
June 24. Là Breith Naomh Eòin-Baiste.
July 25. Là an Ostail Shéumais.
July 26. Là Ban-naomh Anna, Màthair na h-Oighe Moire.
Aug. 6. Là Cruth-atharrachadh ar Tighearna.
Aug. 10. Là Naomh Labhrainn, am martair.
Aug. 24. Là an Ostail Bhartholome.
Sep. 8. Là Breith na h-Oighe Moire.
Sep. 21. Là an Ostail Mhata.
Sep. 29. Là Fheill Mìcheil an t-Ard-aingeal.
Oct. 28. Là nan Ostal Sìmon agus Iùda.
Dec. 8. Là a' Ghinidh Gunsmal.
Dec. 21. Là an Ostail Thómais.
Dec. 26. Là Naomh Stephen, am martair.
Dec. 27. Là an Ostail Eòin.
Dec. 28. Là nan Naoidheachan.
Diluain agus Dimàirt-Càsga.
Diluain agus Dimàirt-Caingis.

### LÀITHEAN-TRAISGE.

A bharrachd air traisg bho fheòil, cha'n fhaodar ach aon làn-tràth bìdh a ghabhail air na làithean so.

A h-uile latha 's a' Charghus ach Didònaich.

A h-uile Diciadaoin 's Dihaoine 's an Aidbhen.

Traisg nan Amannan, ceithir uairean 's a' bhliadhna—Diciadaoin, Dihaoine, 's Disathurna :

1. 'An déis a'chiad Dhònaich de'n Charghus.
2. 'An déis Dhidònaich-Caingis.
3. 'An déis 14 Sep.
4. 'An déis 13 Dec.

*Traisg air son Làithean-féille.*

1. Air son Là Pheadair 'us Phòil. June 28.
2. Air son Là Fheill Moire. Aug. 14.
3. Air son Là Samhna. Oct. 31.
4. Air son Là Fheill Aindris. Nov. 29.
5. Air son Là Nollaig. Dec. 24.
6. Disathurna-Caingis.

*Ma thuiteas an traisg air Didònaich cumar air Disathurna roimhe i.*

Tha traisg bho fheòil air a h-uile Dihaoine ach an uair a thig Là Nollaig air.

### AMANNAN LÀN-LAGHAIDH 'AN ALBAINN.

(Cùnntar daonnan an ciad latha 's an latha mu dheiradh a dh' ainmichear.)

1. Mu Nollaig: bho Fheill N. Tómas (21 Dec.) gus an ciad Dhònach 'an déigh Là nan trì-rìghrean.

2. Bho Dhiciadaoin-na-luath gus an dàrna Dònach de'n Charghus.

3. Mu Chàisg : àm an dleasnais-chàsga.

4. Bho Dhidònaich Caingis gus an Dònach 'an déigh Dhiordaoin Corp-Chrìosta.

5. Bho'n Dònach romh Fheill Pheadair 'us Phòil gus an t-Ochdamh-là.

6. Bho'n Dònach romh Fheill Moire (15 Aug.) gus an t-Ochdamh-là.

7. Bho'n Dònach romh Là Samhna (1 Nov.) gus an t-Ochdamh-là.

8. Bho là Fheill Aindris (30 Nov.) gus an t-Ochdamh-là.

*Na Dleasnasan.*

1. An taobh-stigh de na h-amannan òrdaichte tha deagh-fhaoisid ri dhianamh agus Corp-Chrìosta ri ghlacail.

2. An latha 'ghlacar Corp-Chrìosta tha ùrnaigh ri chur suas ri Dia a ghuidhe air deagh-shoirbheas a thoirt do'n Eaglais naoimh Chaitlicich; a Ceannard beannaichte am Pàp a stiùradh gu math, 's a ghleidheadh; sìth agus làn-chòrdadh a chur 'am measg phrionnsaichean Crìostail; an Eaglais naomh Chaitliceach a lìonsgaradh 's a dhìon air feadh an t-saoghail, gu h-àraid anns an rìgheachd so fhéin; agus gu'n tugadh e gu slighe an t-sàbhalaidh gach anam.

3. Ma bhios cothrom air, féumar, 'an taobh-stigh de'n àm òrdaichte, dol do dh-eaglais agus ùrnaigh a dhianamh leis a' bheachd a dh' ainmicheadh.

4. Roinn de dh-oibrichean corporra no spioradail na tròcaire 'chur 'an gnìomh, mar a ruigeas ar cothrom air.

# IUL
# A' CHRIOSTAIDH.



### URNAIGH AN TIGHEARNA.

AR n-Athair, a tha air nèamh, gu'm bu naomh a bhios d'ainm ; gu'n tigeadh do rìgheachd, gu'n dianar do thoil air talamh mar a thàthas ga 'dianamh air nèamh. Thoir dhuinn an diugh ar n-aran lathail : math dhuinn ar fiachan, mar a mhathas sinne do luchd-ar-fiach. Agus na leig ann am buaireadh sinn. Ach saor sinn bho 'n olc. Amen.

### BEANNACHADH MOIRE.

FAILTE dhut, a Mhoire, tha thu làn de na gràsan ; tha an Tighearna maille riut : is beannaichte thu 'measg nam mnài, agus is beannaichte toradh do bhronn, Iosa. A Naomh Mhoire, 'Mhàthair Dhé, guidh air ar son-ne na peacaich a nis agus aig uair ar bàis. Amen.

### A' CHREUD.

CREIDEAM ann an Dia, an t-Athair uile-chumhachdach, Cruthadair nèamh agus talmhainn. Agus ann an Iosa Crìosta, 'aon Mhac-san, ar Tighearna ; a ghineadh leis an Spiorad Naomh, a rugadh le Moire Oigh, a dh' fhuilig fo Phontius Pilat, a

chéusadh, a fhuair bàs, 's a thìodhlaiceadh; a chaidh sìos a dh-ifrinn; a dh' éirich an treas latha bho na mairbh; a chaidh suas air nèamh, a tha na 'shuidhe air deas làimh Dhé an t-Athair uile-chumhachdach; á sin thig e rithist a thoirt breitheanais air bheò 's air mhairbh. Creideam anns an Spiorad Naomh, an Eaglais naomh Chaitliceach, co-chomunn nan Naomh, mathanas nam peacannan, aiseirigh na coluinne, 's a' bheatha shìorruidh. Amen.

AN T-AIDEACHADH.

THA mi 'g aideachadh do Dhia uile-chumhachdach, do Naomh Mhoire 'bha riabh na 'h-Oigh, do Naomh Mìcheil an t-Ard-aingeal, do Naomh Eòin Baiste, do na naomh Ostail Peadar agus Pòl, 's do na Naoimh uile, gu'n do pheacaich mi gu trom, le m' smaointean, le m' bhriathran, le m' ghnìomhannan, le m' choire fhéin, le m' choire fhéin, le m' mhòr choire fhéin. Air an aobhar sin, tha mi 'guidhe air Naomh Mhoire bha riabh na 'h-Oigh, air Naomh Mìcheil an t-Ard-aingeal, air Naomh Eòin-Baiste, air na naomh Ostail Peadar agus Pòl, 's air na Naoimh uile, ùrnaigh a dhianamh ris an Tighearna ar Dia air mo shon. Amen.

ATHGHEARRADH DE'N TEAGASG CHRÌOSTAIL.

*Deich Fàintean Dhé.*—Exodus xx.

1. Na biodh Dia eile agad 'am fhianais.
2. Na toir ainm an Tighearna do Dhia 'an diamhanas.
3. Cuimhnich latha na Sàbaid a chumail naomh.
4. Thoir onoir do d'athair, agus do d' mhàthair.

5. Na dian marbhadh.
6. Na dian adhaltras.
7. Na dian goid.
8. Na tog fianais-bhréige 'an aghaidh do choimhearsnaich.
9. Na sanntaich bean do choimhearsnaich.
10. Na sanntaich tigh do choimhearsnaich no nì eil' a bhuineas dha.

*Sia Fàintean na h-Eaglaise.*

1. An Aifrionn éisdeachd air Didònaich 's Làithean-féille.
2. Trasgadh bho bhiadh 's bho fheòil air na làithean a tha 'n Eaglais ag òrdachadh *(Faic "Làithean Traisg")*.
3. Faoisid ghlan a dhianamh aon uair 's a' bhliadhna, a' chuid a 's lagha.
4. Corp-Chrìosta 'ghlacail aon uair 's a' bhliadhna, 's gu h-àraid an àm na Càsga.
5. Deachamh a dhìoladh do na pearsachan-eaglais.
6. Gun phòsadh le bainis aig amannan àraid, no 'an taobh-stigh de'n cheathramh glùn.

*Na Seachd Sàcramaidean.*

1. Baisteadh......................Mat. xxviii. 19.
2. Daingneachadh..............Gnìomh. viii. 17.
3. Corp-Chrìosta ...............Mat. xxvi. 26.
4. Faoisid.........................Eòin. xx. 23.
5. Ola-romh-bhàs................Séum. v. 15.
6. Ordugh-Naomh..............Eòin. xx. 22.
7. Pòsadh.........................Mat. xix. 6.

*Na Trì Subhailcean Diadhàidh.*

1. Creideamh. 2. Dòchas. 3. Carrantachd.

*Na Ceithir Friamh-Shubhailcean.*

1. Gliocas. 2. Ceartas. 3. Neart. 4. Measarrachd

*Seachd Tìodhlaicean an Spioraid Naoimh.*

1. Gliocas. 2. Tuigse. 3. Comhairle. 4. Neart. 5. Eòlas. 6. Diadhachd. 7. Eagal an Tighearna. —Isaias xi. 2. 3.

*Dà Thoradh dhiag an Spioraid Naoimh.*

1. Carrantachd. 2. Aoibhneas. 3. Sìth. 4. Faighidinn. 5. Caoimhneas. 6. Mathas. 7. Fad-fhulangas. 8. Ciùineachd. 9. Creideamh. 10. Stuamachd. 11. Measarrachd. 12. Geimneachd.—Gal. v. 22, 23.

*Seachd Oibrichean Corporra na Tròcaire.*

1. Biadh do 'n acrach. 2. Deoch do'n phàiteach. 3. Aodach do'n nochd. 4. Fàrdach do'n deòraidh. 5. Dol a choimhead air daoine tìnn. 6. Dol a shealltainn air prìosanaich. 7. Na mairbh a thìodhlaiceadh.

*Seachd Oibrichean Spioradail na Tròcaire.*

1. Am peacach a chronachadh. 2. An t-aineolach a sheòladh. 3. An teagmhach a chomhairleachadh. 4. Misneach a thoirt do'n bhrònach. 5. Gach éucoir fhulang le faighidinn. 6. An t-olc a mhathadh. 7. Guidhe air son bheò agus mharbh.

## *Na h-Ochd Beannachdan.*—Mat. v. 3-10.

1. Is beannaichte iadsan, a tha bochd na 'n spiorad: bho'n is leotha rìgheachd Dhé.

2. Is beannaichte na daoine ciùin : bho 'n a gheabh iad seilbh air an talamh.

3. Is beannaichte luchd a' bhròin : bho 'n a gheabh iad sòlas.

4. Is beannaichte iadsan air am beil acras agus pathadh a' cheartais : bho 'n a gheabh iad an làn-riarachadh.

5. Is beannaichte luchd na tròcaire : bho 'n a gheabh iad trò cair.

6. Is beannaichte luchd a' chridhe ghloin : bho 'n a chì iad Dia.

7. Is beannaichte luchd-dianamh na sìthe : bho 'n a theirear clann Dhé riutha.

8. Is beannaichte an fheadhainn a dh'fhuiligeas géur-leanmhainn air son a' cheartais : bho 'n is leotha rìgheachd fhlathanais.—Mat. v. 3-10.

## *An Dà Shubhailc anns am beil Suim an Lagha 's nam Fàintean.*

1. Bheir thu gaol do'n Tighearna do Dhia le d' uile chridhe, agus le d' uile anam, agus le d' uile neart, agus le d'uile ìnntinn. 2. Agus do d' choimh-earsnach mar dhut-fhéin.—Luc. x. 27.

*Na Seachd Peacannan-bàis.*

| | | |
|---|---|---|
| 1. Uabhar. | Na seachd subhailc-ean a chlaoidheas iad | 1. Irisleachd. |
| 2. Sannt. | | 2. Fialachd. |
| 3. Drùis. | | 3. geimneachd. |
| 4. Craos. | | 4. Measarrachd. |
| 5. Fearg. | | 5. Faighidinn. |
| 6. Farmad. | | 6. Carrantachd. |
| 7. Leisg. | | 7. Iasgachd. |

*Peacannan a tha 'n aghaidh an Spioraid Naoimh.*

1. Ann-dòchas. 2. Dànadas air tròcair Dhé. 3. Cur 'an aghaidh na fìrinne as a riochd. 4. Farmad ri math spioradail an atharraich. 5. Rag-leanmhainn air staid a' pheacaidh. 6. Neo-aithreachas deireannach.

*Peacannan a tha 'g éigheach diùghaltais bho Fhlathanas.*

1. Murt. 2. Peacadh-Shòdoim. 3. Ainneart air daoine bochda. 4. An tuarasdal a chumail bho chosnaichean.

*Naoi Dòighean air am faod sinn a bhi coireach 'am peacadh an atharraich.*

1. Le comhairle. 2. Le òrdugh. 3. Le aonta. 4. Le brosnachadh. 5. Le moladh no le brosgul. 6. Le cleith. 7. Le co-phàirt. 8. Le tosd. 9. Le dìon an uilc.

*Trì Iuchraichean Fhlathanais.*

1. Urnaigh. 2. Traisg. 3. Déirce.

*Trì Comhairlean an t-Soisgeil.*

1. Deòin-bhochdainn. 2. Gnàth-gheimneachd. 3. Làn-ùmhlachd.

*Na Ceithir Nichean deireannach.*

1. Bàs. 2. Breitheanas. 3. Ifrinn. 4. Flathanas.

CULAIDH-SMAOINICH.

*Cuimhnich gu'm beil agad an diugh, 's gach latha de d' bheatha, ri—*

Glòir a thoirt do Dhia,
Iosa a leanmhainn,
Eadarghuidhe nan aingeal 's nan naomh iarraidh,
D' anam a shàbhaladh,
Do choluinn a chlaoidh,
Dìoladh air son do pheacannan,
Subhailcean a bhuannachd,
Ifrinn a sheachnadh,
Flathanas a chosnadh,
Ullachadh air son na sìorrachd,
Deagh-fhéum a dhianamh de d' ùine,
Samhladh math a thoirt do d'choimhearsnach,
An saoghal a chur suarach.
Cath 'an aghaidh an deomhain.
D' ana-miannan a chìosnachadh,
Bàs fhulang, ma dh' fhaoidte,
Agus Breitheanas a sheasamh.

## SOILLEIREACHADH AIR URNAIGH.

IS e ùrnaigh—ar cridhe 'thogail suas ri Dia, a bhi 'còmhradh 's a' labhairt ri Dia. Is i an ùrnaigh, os' Naomh Franse, uisge nam beannachd a bheir blàth 'us cinneachadh do mheangan nan deagh-bhéus ; a nigheas ar n-anam bho 'ghìomhan, 's a mharbhas ana-miannan ar cridhe. An neach a ni ùrnaigh gu math, os Naomh Uistein, bidh a chaitheamh-beatha math. Ach gus na buaidhean so a bhi aig an ùrnaigh, féumar a dianamh mar is còir ; a chionn tha'n t-Ostal Séumas ag ràdh : "Tha sibh, ag iarraidh, 's cha 'n 'eil sibh a' faighinn, a thaobh gum beil sibh ag iarraidh gu h-olc.—Séum. iv. 3.

Féumaidh sinn, ma ta, a thuigsinn, (1) Cho riatanach 's a tha i ; (2) Carson is còir dhuinn a dianamh ; agus (3) Ciamar.

I. Tha Athraichean agus Ollaichean na h-Eaglais a' teagasg nach urrainn duinn ar n-anam a shàbhaladh gun ùrnaigh. Oir tha gràsan Dhé riatanach gus ar sàbhaladh : "As m' aonais cha 'n urrainn duibh nì 'dhianamh."—Eoin. xv. 5. Ach cha'n fhaigh sinn na gràsan sin mur h-iarr sinn air Dia iad le ùrnaigh dhùrachdaich.

II. Le ùrnaigh tha againn ri

1. Aoradh a thoirt do Dhia, ag aideachadh gur h-esan ar Cruthadair, ar Tighearna, ar Slànair, agus ar crìoch dheireannach.

2. Taing a thoirt dhà air son a mhór-mhathais ; a chionn 's ann bhuaithe-san a fhuair sinn gach nì math a th' againn.

3. Mathanas iarraidh na 'r peacannan, anns am beil sinn cho tric a' tuiteam.

4. Na gràsan 's na beannachdan spioradail no corporra a tha riatanach no féumail dhuinn, iarraidh air.

III. Is còir dhuinn ùrnaigh a dhianamh

1. Le *Uidheamachadh,* 's e sin, smaointean saoghalta fhuadach bhuainn romh làimh, sinn-fhéin a chur 'an làthair Dhé, agus a chòmhnadh iarraidh.

"Romh d' ùrnaigh uidheamaich d' anam 's na bi coltach ri duine a tha 'buaireadh Dhé."—Eccles. xviii. 23.

2. Le *Umhlachd.* Gus an toill sinn éisdeachd is còir dhuinn sinn-fhéin irisleachadh 'an làthair Dhé, agus lùbadh sìos mar an cìs-mhaor.

"Sheall Dia air ùrnaigh nan iriseal, agus cha d' rinn e diù dhe 'n achanaich."—Salm. ci. 18.

"Urnaigh an fhir a dh' ùmhlaicheas e-fhéin, tollaidh i na neòil."—Eccles. xxx. 21.

"Air cridhe brùite agus iriseal, a Dhia, cha dian thu tàire."—Salm. l. 19.

3. Le *Earbsa* làidir gu'm faigh sinn an rud a tha sinn a' sireadh ; cha 'n e gur fhiach sinn e, ach as leth Fuil Chrìosta, mathas Dhé, agus a gheallaidh.

"A h-uile ni a dh' iarras sibh ann an ùrnaigh, ma chreideas sibh, gheabh sibh e."—Mat. xxi. 22.

"Iarraibh e le creideamh gun ag air bith : oir tha esan a tha 'an teagamh coltach ri tonn na mara, a tha air a ghluasad, 's air a luasgadh mu'n cuairt leis a' ghaoith. . . . Na saoileadh an duine sin, gu'm faigh e nì bho'n Tighearna."—Séum. i. 6, 7.

Ma tha Dia 'faicinn gur cron a dhianadh ar n-iarrtas dhuinn, thugamaid fonear nach toir e dhuinn e ; ach bheir e dhuinn nì eile na 'àite a bhios gu stàth dh'ar n-anam. Ma 's àill leinn, ma ta, beannachd saoghalta sa bith fhaighinn, is còir dhuinn 'iarraidh air Dia air a' chùmhnanta so a mhàin—ma tha esan ga 'fhaicinn iomchuidh, agus ma bhios e gu leas ar n-anma.

4. Le *Buanas.* "Dianaibhse uime sin faire ri ùrnaigh daonnan."—Luc. xxi. 36.

"Bithibh ri ùrnaigh gun lasachadh.—1 Tess. v. 17.

Agus ged nach grad-fhaigh sinn na bhios sinn ag iarraidh, na cailleamaid ar misneach, ach leanamaid samhladh na bantraich a fhuair a guidhe bho'n bhritheamh éucorach le sìor-iarraidh, agus le dian-achanaich. —Luc. xviii. 1-5.

5. *Ann an ainm Chrìosta.* Bho'n is ann bho fhulangas Chrìosta 's bho dhòrtadh 'Fhala prìseile a tha gach gràs ri tighinn òirnn, 's ann as an leth is còir an sireadh. Is ann uime sin a tha sinn 'am bichiontas ag cur na crìche so air an ùrnaigh . 'Tromh Iosa Crìosta.'

" Cha 'n 'eil ainm air bith eile fo nèamh air a thoirt do dhaoine, leis am faod sinn a bhi sàbhailte."—Gnìomh. iv. 12.

" Ma dh' iarras sibh nì air bith air an Athair na m' ainm-sa, bheir e dhuibh e."—Eoin. xvi. 23.

## URNAIGH-MHAIDNE.

An uair a dhùisgeas tu, cuir comharradh na crois' ort, ag ràdh :

GLOIR do'n Athair, a chruthaich mi.
Glòir do'n Mhac, a shaor mi.
Glòir do'n Spiorad Naomh a naomhaich mi.

Beannaichte gu'n robh an Trianaid naomh agus neo-dhealaichte 'nis agus gu sìorruidh. Amen.

Ag éirigh, abair :

Ann an ainm Iosa Chrìosta ar Tighearna, éiream. 'Iosa, beannaich, stiùir 'us gléidh mi, agus thoir mi gu beatha mhaireannaich. Amen.

An uair a bhios tu 'cur umad, smaoinich air pàis do Shlànair, air tròcair Dhé, air buaireadh an t-saoghail, air do pheacannan, cho goirid 's a tha ùine, cho buan 's a tha'n t-sìorrachd, no a leithid sin.

## URNAIGH-MHAIDNE.

Cuir thu-fhéin 'am fianais Dhé agus iarr a chòmhnadh.

'AN ainm an Athar, ✠ agus a' Mhic, agus an Spioraid Naoimh. Amen.

Beannaichte gu'n robh an Trianaid Naomh, agus neo-dhealaichte, a nis agus gu sìorruidh. Amen.

A Spioraid Naoimh, thig agus lìon cridheachan do chreideach, agus las annta teine do ghaoil. Amen.

Abair a' Phaidir, Beannachadh-Moire, a' Chréud, agus an t-Aideachadh.

O DHIA shìorruidh, Uile-chumhachdaich, tha mi 'creidsinn gu daingean gu'm beil thu 'làthair ann an so; gu'm beil thu daonnan a' faicinn mo ghnìomhannan agus ag gabhail beachd air smaointean uaigneach mo chridhe. Is peacach truagh mise nach fhiach tighinn ad fhianais. Tha sgàth orm labhairt riut. Ach, O mo Dhia, bho'n a tha thusa uile-mhathasach, agus uile-thròcaireach ; 's bho'n nach àill leat bàs a' pheacaich, ach gu'n till e riut, 's gu'm bi e beò, tha mi 'cur romham a nise cùl a chur ri m' pheacannan, agus a bhi dìleas gu bràch na d' sheirbhis naoimh. O Thighearna, le cuideachadh do ghràs cha dian mi tuilleadh éucoir ort. Tha mi ann am mèinn do mhathais agus do thròcaire. Tha mi 'n earbsa làidir, tromh thoillteanas Iosa Chrìosta, gu'n éisd thu rium, gu'n neartaich thu mo thoil, agus gu'm faigh mi còmhnadh an Spioraid Naoimh, gus mo dhleasnas-maidne 'chur 'an céill anns an dòigh a bhios taitneach leatsa, agus a choisneas gràsan do m' anam.

O Athair shìorruidh, a tha 'lionadh nam flathas a's àirde le d' ghlòir, tha mi ga m' ùmhlachadh fhéin 'ad làthair, agus a' toirt aoraidh, molaidh, 'us cliù do d'ainm naomh air son nan gràsan lìonor a bhuilich thu orm : air son mo chruthachadh a réir d' ìomhaigh agus do choltais fhéin ; mo shaoradh le Fuil phrìseil do Mhic ionmhuinn, agus mo naomhachadh leis an Spiorad Naomh ; agus air son mo thoirt sàbhailte as gach cunnart 's an robh mi riabh, gu toiseach an latha 'n diugh. O mo Dhia, bi maille rium air an latha so, agus air gach latha de m' shaoghal. Dian mo chòmhnadh gu gluasad gu stuama, béusach, ùmhlaidh, faighidneach, carrantach 'ad làthair naoimh air an latha so. O mo Dhia, gléidh mi bho gach olc air an latha 'n diugh ; treòirich mo chéumannan air slighe na còrach, agus na sìthe ; neartaich mi gus a h-uile nì 'dhianamh gu leasachadh do ghlòire ; lìon mo chridhe le fuath agus gràin air a' pheacadh, agus gu h-àraid na peacannan a' s mtha 'chuir m' anam ann an cunnart. O Thighearna, tha aithreachas orm air son gach peacaidh a rinn mi riabh ; tha mi 'cur romham, le cuideachadh do ghràs, gu'n seachainn mi iad á so suas. O Shlànair bheannaichte, gabh truas rium. Tha mo nàdur lag, coirbte, claon a dh'-ionnsaidh an uilc ; tha nàmhaid m' anma 'an geall air mo mhealladh, 's air mo sgaradh bho d' ghlòir, agus mo sgrios gu sìorruidh. 'Iosa, na tréig mi, as leth na Fala prìseil 'a thaom bho d' lotan cràiteach air fiodh na croise. Cuidich mi gu buaidh fhaotainn air m' ana-miannan, agus air mo naimhdean spioradail, 's gus a h-uile

dleasnas a bhuineas do m' staid a choimhlionadh; na bitheam mutha 's iomaguineach, no mutha 's déigheil, air gnothaichean saoghalt' a dhol leam. Anns gach crois agus trioblaid a thig 'am rathad, dian strìochdte mi ri d' thoil naoimh, agus làn-leagte ri stiùradh do Fhreasdail bheannaichte. Beannaich mo ghnìomhannan, rian mo bheachd le d' ghràsan; los gu'm bi mo bheatha gu h-iomlan, agus uile smaointean mo chridhe, gu d' bharrachd glòire, gu féum an atharraich, 's gu sàbhaladh sìorruidh do m' anam fhéin. Amen.

Tha mi 'toirt aoraidh 'us glòire dhut, O Thrianaid bheannaichte, a Dhia uile-chumhachdaich, 'Athair, a Mhic, agus a Spioraid Naoimh. Tha mi ga m' liubhairt fhein dhut, agus ag achanaich ort gach nì a tha mi-thaitneach leat a thoirt air falbh bhuam, agus bho na creidich uile; agus gach nì a tha freagarrach 'ad làthair a thoirt duinn. Deònaich gu'n dian sinn do thoil air talamh, gu sòlas fhlathanais a chosnadh mar dhuais.

Riutsa, O Thighearna, tha mi 'g earbsa m' anma agus mo choluinne *(mo theaghlaich, mo phàrantan, mo bhràithrean, mo pheathraichean)*, mo chàirdean, mo dhìlsean, mo luchd-eòlais, agus gach aon tha e mar fhiachan orm guidhe air an son. O Thighearna, stiùir le d' ghliocas, agus dìon le d' chumhachd, an Eaglais naomh Chaitliceach, ar bánruinn dhligheach, agus an rìgheachd so. O Thighearna, deònaich gu'm faigh an cinne-daonda gu léir eòlas ort; agus gu'n toir gach neach onair, urram, 'us gaol dhut. Thoir an sluagh a tha air seachran gu slighe na fìrinne;

thoir solus do chreidimh ghràsoir dhaibhsan a th'ann an dorchadas, 'an aineolas, no 'n eiriceachd. O Thighearna, thoir cobhair 'us furtachd do gach aon a tha 'n trioblaid, 'an téinn, no 'm buaireadh: fuasgail air gach aon a tha 'n trioblaid a thaobh anma no cuirp. Bitheamaid gu léir fo d' dhìdinn naoimh. Thoir mathanas do na Crìostaidhnean a tha 'n talamh nam beò, agus fois shìorruidh do na creidich a dh' fhàg a' bheatha so. Amen.

Sìth an Tighearna Iosa Crìosta, toradh fhulangais naoimh, dìon nan Aingeal, eadarghuidhe na h-Oighe Beannaichte Moire, nan Naomh, 's nan daoine taghte air fad, gu'n robh maille ruinn. Amen.

### URNAIGH AN AINGIL CHOIMHIDICH.

AINGIL Dhé, a fhuair mar chùram bho Athair na tròcaire buachailleachd naomh a dhianamh ormsa air an latha an diugh, gléidh mi bho gach cunnart; stiùir mo thriall air slighe na còrach; dian iùl dhomh 'nise, agus dìon m' anam aig uair mo bhàis. Amen.

### SALVE REGINA, NO SUB TUUM PRAESIDIUM.

i. 100 latha laghaidh air a h-uile latha-seachdain, agus laghadh 7 bliadhna 's 7 carghuis gach Dònach a ghabhar an dà ùrnaigh so.

ii. Dhaibhsan a ghabhas uair 's an latha iad fad am beatha, làn-laghadh air na cùmhnantan gnàthaichte, air dà Dhidònaich 's a' mhìos, agus aig uair am bàis.

### SALVE REGINA.

Ri ghabhail 's a' mhadainn.

FAILTE, a Bhànruinn, a Mhàthair na tròcaire, ar beatha, ar sòlas, ar dòchas, fàilte. Riutsa tha

sinn, sliochd seachranach Eubha, a' togail ar guth. Riutsa tha ar glaodh, ag caoidh 's ag acain, ann an gleann so nan diar. Thoir, ma ta, 'iuchair nan gràs, sùil fhial òirnne na féumaich. Agus 'an deaghaidh dhuinn a' chéin-thìr so a thréigsinn, fiach dhuinn Iosa, toradh beannaichte do chuim. O Mhoire Oigh chaomh, chàirdeil, chaoin!

V. Dian airidh mi air do mholadh, 'Oigh naomh.
R. Thoir neart dhomh 'an aghaidh do naimhdean.
V. Beannaichte gu'n robh Dia na 'naoimh.
R. Amen.

### SUB TUUM PRÆSIDIUM.

Ri ghabhail feasgar.

Tha sinn a' ruith fo d' dhìon, a Mhàthair naomh Dhé, na diùlt ar n-iarrtas 'an àm ar féuma; ach saor sinn daonnan bho gach cunnart, 'Oigh ghlòrmhor agus bheannaichte.

V. Dian airidh mi air do mholadh, 'Oigh naomh.
R. Thoir neart dhomh 'an aghaidh do naimhdean.
V. Beannaichte gu'n robh Dia na 'naoimh.
R. Amen.

### MEMORARE.

i. Laghadh thrì chiad latha gach uair a ghabhar i ann an staid an fhìor-aithreachais.

ii. Làn-laghadh aon uair 's a' mhìos dhaibhsan do 'n àbhaist a gabhail, an car a's lagha, uair 's an latha.

CUIMHNICH, a Mhoire Oigh uile-chaomh, nach cualas riabh gu'n deach aon sa bith a ruith fo d' dhìon, a ghrìos do chòmhnadh, agus a dh'iarr d'eadarghuidhe, a thréigsinn. Ag glacail misnich

'us earbsa á so, tha mise, 'Oigh nan òighean, a' ruith 'ad ionnsaidh, a Mhàthair, 'ad ionnsaidh tha mi 'tighinn, agus ag caoidh mo pheacannan 'ad làthair. A Mhàthair Iosa, na cuir suarach mo bhriathran, ach éisd gu tròcaireach, agus freagair m'achanaich. Amen.

### COISRIGEADH DO MHOIRE BHAINTIGHEARNA.

O NAOMH Mhoire Bhaintighearna, tha mise, an diugh, 's gach latha, 's aig uair mo bhàis, ag cur m' anma agus mo chuirp fo d' dhìon beannaichte, 's fo d' rogha cùraim, agus 'an uchd do thròcaire; riut tha mi ag earbsa m' uile dhòchais, m' uile thoil-ìnntinn, m' uil' uireasbhuidh m' uile thruaighe, mo bheatha agus ceann-crìche mo bheatha; los, as leth d' eadarghuidhe ro-naoimh, agus do thoillteanais, m' uile dhianadas a bhi ga 'stiùradh 's ga 'rian a réir do thoile agus toil do Mhic. Amen.

### ANGELUS DOMINI, NO REGINA CŒLI.

i. Làn-laghadh uair 's a' mhìos, ach a gabhail trì uairean 's an latha—(1) 's a' mhadainn, (2) miadhain-latha, (3) 's feasgar.

ii. 100 latha gach uair a ghabhar mar sin iad ann an staid an fhìor-aithreachas.

Gus an laghadh a chosnadh, is ann na 'r seasamh a th'againn ri 'Angelus Domini'—Fàilt an Aingil, a ghabhail Didònaich.

### ANGELUS DOMINI.

V. Labhair aingeal an Tighearna ri Moire.
R. Agus ghin ise leis an Spiorad Naomh.
*Fàilte dhut, a Mhoire, &c.*

V. Seall bean-mhuinntir an Tighearna.
R. Biodh e diante dhomh a réir d' fhacail.
*Fàilte dhut, a Mhoire, &c.*
V. Agus ghabh am Facal an nàdur-daonda.
R. Agus rinn e còmhnaidh na 'r measg.
*Fàilte dhut, a Mhoire, &c.*
R. Guidh air ar son, a Mhàthair naomh Dhé.
V. Los gu'n toill sinn gealladh Chrìosta.

*Dianamaid ùrnaigh.*

Dòirt, a Thighearna, tha sinn ag guidhe ort, do ghràsan na 'r cridheachan, air chor's gu'm faod sinne, a fhuair fios air daondachd do Mhic Iosa Crìosta, le teachdaireachd aingil, ruigheachd, as leth a phàise agus a chroise, air glòir 'aiseirigh. Tromh Chrìosta ciadna ar Tighearna.
R. Amen.

Bho Shathurna-Càsga gu Sathurna Dònach na Trianaid, bheirear fonear gu'm beil 'Regina Cœli,' 's e sin, Bànruinn nam Flaitheas, ri ghabhail 'an àite 'Fàilt an Aingil,' mar a leanas.

## REGINA CŒLI.

Ri ghabhail daonnan na 'r seasamh.

A BHÀNRUINN nam flaitheas, biodh aoibhneas ort: alleluia.

Oir, esan a bha thu 'd airidh air a ghiùlan: alleluia.

Rinn e 'n aiseirigh mar a dh' innis e: alleluia.

Guidh air ar son-ne ri Dia: alleluia.

V. Biodh aighir agus aoibhneas ort, a Mhoir' Oigh: alleluia.

2

R. Oir dh' éirich gu fìrinneach an Tighearna : alleluia.

*Dianamaid ùrnaigh.*

O Dhia, a dheònaich an saoghal a dhianamh aoibhneach le Aiseirigh do Mhic ar Tighearna Iosa Crìosta ; tiùraich, guidhimid ort, as leth a Mhàthar an Oigh Moire, gu'm faigh sinn sòlas na beatha maireannaiche. Tromh Chrìosta ciadna ar Tighearna. Amen.

### URNAIGH N. IGNATIUS.

O THIGHEARNA, glac agus gabh m' uile shaorsa, mo mheomhair, mo thuigse, agus m' uile thoil, ciod sa bith a th' agam 's a's leam : is tu-fhéin a thug dhomh iad uile, dhutsa, O Thighearna, bheirim air an ais iad : is leat iad uile, dian riutha gu h-uile mar is àill leat. Thoir dhomh do ghaol 's do ghràsan, is làn-phailteas sin dhomh. Amen.

### ACHANAICH RI IOSA.

O THIGHEARNA Iosa Chrìosta, a Mhic an Dé bheò, cuir do phàis, do chrois, agus do bhàs, eadar do bhreitheanas agus m' anam, a nise, agus aig uair mo bhàis, agus gu tròcaireach deònaich iochd agus gràsan do na beòthaibh, fois agus fuasgladh do na mairbh, sìth agus fìor-chòrdadh do'n Eaglais ; buaidh do'n *Bhànruinn* 'us sìothchaint do 'n rìgheachd, agus a' bheatha shìorruidh 'us glòir fhlathanais dhuinne na peacaich ; a Dhia a tha beò 's a' rian fad shaoghal nan saoghal. Amen.

URNAIGHEAN AGUS IARRTASAN.

i. 300 latha laghaidh aon uair 's an latha.
ii. Làn-laghadh uair 's a' mhìos, air na cùmhnantan gnàthaichte, air fear sa bith de na trì làithean mu dheireadh dhith.

O ATHAIR! O Mhic! O Spioraid Naoimh! O Thrianaid naomh! O Iosa! O Mhoire! O Aingleán beannaichte Dhé! O uile Naomha 's Bhan-naomha fhlathanais, faighibh dhòmhsa na gràsan so a tha mi 'g iarraidh as leth Fuil phrìseil Iosa Chrìosta:

1. Toil naomh Dhé a dhianamh daonnan.
2. A bhi daonnan air m' aonadh ri Dia.
3. Gun smaoineachadh air gin ach Dia.
4. Gaol a thoirt do Dhia a mhàin.
5. Gach nì a dhianamh air son Dhé.
6. A bhi 'an geall air glòir Dhé a mhàin.
7. Mi-fhéin a naomhachadh air son Dhé a mhàin.
8. Deagh-fhios fhaighinn air mo neoineachd fhéin.
9. A bhi 'sìor-fhaighinn barrachd fiosrachaidh air toil naomh Dhé.
10. *('An so cuir d'achanaich àraid suas.)*

A Mhoire ro-naomh, tairg suas do'n Athair Shìorruidh Fuil uile-phrìseil Iosa Chrìosta air son m' anma thruaigh, air son nan anmannan naomh a tha 'm Purgadair, air son uireasbhuidh na h-Eaglaise Naoimhe, air son peacaich a thionndadh, agus air son an t-saoghail gu h-iomlan.

*An sin abair trì uairean* "Glòir do'n Athair," *ann an onair Fuil uilenaomh Iosa Chrìosta, aon* Bheannachadh Moire *ann an onair bròn Moire naoimh,*

*agus* "Fois shìorruidh, &c." *aon uair air son nan anmannan a tha 'm Purgadair.*

### URNAIGH AIR SON A' PHÀPA.

A DHIA, a Bhuachaille 's a Riaghladair nan creideach uile, seall gu tròcaireach ri d' sheirbhiseach am Pàp, A. a dheònaich thu 'shuidheachadh na 'Bhuachaille air d' Eaglais: tiùraich dha, tha sinn ag guidhe ort, a bhi maraon le 'fhacal 's le 'dheaghshamhladh, gu stàth dhaibhsan a tha fo 'chùram; agus gu'm buannaich e fhèin, maille ris an tréud a tha'n earbsa ris, a' bheatha shìorruidh. Tromh, &c.

### AIR SON A' PHÀPA.

i. 300 latha laghaidh gach uair a ghabhar i.
ii. Làn-laghadh uair 's a' mhìos, air na cùmbnantan gnàthaichte.

V. Guidheamaid air son ar n-Ard-easbuig am Pàp, (A).

R. Gu'n gleidheadh an Tighearna e, gu'n neartaicheadh e e, gu'n tugadh e deagh-shoirbheas dha air talamh 's na leigeadh e gu mì-rùn a naimhdean e.

*Paidir agus Beannachadh Moire.*

### URNAIGH AN OSTAIL ANNDRA.

THA sinn gu h-ùmhlaidh ag guidhe air do Mhòrachd, a Thighearna, an t-Ostal Beannaichte Anndra, amhuil 's mar a bha e na 'shearmonaiche 's na 'bhuachaille na d' Eaglais, mar sin gu'm bi e 'g eadarghuidhe daonnan riutsa air ar son. Tromh, &c.

### URNAIGH BAN-NAOMH MAIRGHREAD.

A DHIA, a rinn Ban-naomh Mairghread, Bànrainn na h-Alba, ro-iomraiteach a thaobh a mòr-iochd do na bochdan; deònaich, as leth a h-eadarghuidhe agus a samhlaidh, do ghaol a bhi 'sìor-mhiadachadh na'r cridheachan. Tromh, &c.

### ALTACHADH ROMH BHIADH.

BEANNAICH sinn, O Thighearna, agus na tìodhlaicean so, a tha do mhathas a' buileachadh oirnn; tromh Chrìosta ar Tighearna. Amen.

### ALTACHADH 'AN DEIGH BIDH.

THA sinn a' toirt tainge dhut, a Dhia uile-chumhachdaich, air son d' uile thìodhlaicean. Amen.

Deònaich, a Thighearna, as leth d' ainme fhéin, a' bheatha shìorruidh a thoirt do 'r luchd-mathais gu léir.

Fois shìorruidh gu'n robh aig anmannan nam marbh-chreideach; tromh Iosa Crìosta ar Tighearna. Amen.

### NA GNIOMHANNAN.

*Gnìomhannan Creidimh, Dòchais, Gràidh, agus Aithreachais.*

i. Làn-laghadh uair 's a' mhìos, air na cùmhnantan gnàthaichte, dhaibhsan a ghabhas aon uair 's an lath' iad fad a' mhìos.

ii. Làn-laghadh aig uair a' bhàis.

iii. Seachd bliadhna agus seachd Carghuis gach uair a ghabhar gu cràbhach iad bho'n chridhe.

*Urnaigh.*

O Dhia shìorruidh uile-chumhachdaich, thoir

dhuinn leasachadh creideimh, dòchais, agus gràidh; 's gus am faigh sinn an nì 'tha thu 'gealltainn duinn, thoir dhuinn gaol a bhi againn air an nì 'tha thu 'g àithneadh dhuinn. Tromh Iosa Crìosta ar Tighearna. Amen.

*Gnìomh Creidimh.*

Tha mi 'creidsinn gu daingean gu'm beil aon Dia ann; agus gu'm beil ann an Dia trì pearsaichean, an t-Athair, agus am Mac, agus an Spiorad Naomh. Gu'n do ghabh am Mac an nàdur daonda, air giùlan na h-Òighe Moire, le cumhachd an Spioraid Naoimh; gu'n d'fhuilig e pàis agus bàs air ar son anns an nàdur dhaonda; gu'n d'éirich e rithist bho'n bhàs; gu'n deach e suas air nèamh; 's gu'n tig e á sin a rithist a thoirt glòire sìorruidh do na daoine diadhaidh, agus péine sìorruidh do na daoine mì-dhiadhaidh. A thuilleadh air sin, tha mi 'creidsinn gach aon nì a tha'n Eaglais naomh Chaitliceach ag cur mu m' choinnimh a chreidsinn: a chionn gur h-e Dia an fhìor fhìrinn, nach urrainn mealladh no 'bhi air a mhealladh, a thaisbein gach fìrinn dhith. Amen.

*Gnìomh Dòchais.*

A Dhia, a chionn gu'm beil thu uile-chumhachdach, uile-thròcaireach, agus uile-mhathasach, agus ro-fhìrinneach na d' ghealladh, tha mi 'n earbsa gu'n toir thu mathanas dhomh na m' pheacannan, as leth toillteanas do Mhic Iosa Crìosta; agus gu'n cuidich thu mi le d' ghràsan gu leantainn air gnìomhannan math a dhianamh, leis an coisinn mi a' bheatha shìorruidh a tha thu 'gealltainn duinn anns na flaitheas. Amen.

*Gnìomh Gràidh.*

A Dhia, bho'n a tha thu uile-mhath annad fhéin agus uile-mhathasach dhuinne, tha mi 'toirt gaoil dhut thair gach nì le m' uile chridhe, le m' uil' anam, le m' uil' ìnntinn, agus le m' uile neart; agus air son do ghaoil-sa tha mi deònach dealachadh ris a h-uile ni, a roghainn air thusa 'chall leis a' pheacadh. Amen.

*Gnìomh Carrantachd.*

O mo Dhia, a tha cho gaolach air a' chinne-dhaonda, a chionn gu'n do chruthaich thu mo choimhearsnach ri d' ìomhaigh fhéin, gu'n beil gaol agads' air, agus gu'n deach a cheannach le fuil Iosa Chrìosta; 's e mo thoil gaol a thoirt do m' choimh-earsnach mar dhomh-fhein, a réir òrdugh naomh do lagha. Bho m' chridhe tha mi' toirt mathanais do 'n a h-uile h-aon a chuir corruich riabh orm; agus mar a tha mo dhùil fhéin ri mathanas, 's e m' achanaich gu'n ruigeadh gach duine air gràsan, tròcair, agus sàbhaladh sìorruidh. Amen.

*Gnìomh Aithreachais.*

A Dhia, dh'am beil mi 'toirt gaoil os cionn gach nì, tha mi duilich bho ghrùnnd mo chridhe gu'n do chuir mi mìothlachd riabh ort le m' pheacannan; agus le còmhnadh do ghràs, tha mi 'cur romham á so suas gu'n seachainn mi gu ro-chùramach a h-uile peacadh, agus a h-uile ceann-aobhair peacaidh. Amen.

'An so faodar Leadan Iosa 'ghabhail, no ùrnaigh iomchuidh sa bith eile, agus meórachadh car tamuill.

## URNAIGH-OIDHCHE.

Cuir thu-fhéin 'am fianais Dhé, agus iarr a chòmhnadh.

'An ainm an Athar, ✠ agus a' Mhic, agus an Spioraid Naoimh. Amen.

Beannaichte gu'n robh an Trianaid Naomh, agus neo-dhealaichte, a nis agus gu sìorruidh. Amen.

A Spioraid Naoimh, thig agus lìon cridheachan do chreideach, agus las annta teine do ghaoil. Amen.

Abair a' Phaidir, Beannachadh Moire, agus a' Chréud; agus thoir taing do Dhia air son gach tìodhlaic a bhuilich e ort, gu h-àraid air an latha an diugh.

O MO Dhia, tha mi 'creidsinn gu'm beil thu 'làthair ann an so, agus a' léirsinn mo smaointean, mo bhriathran, agus mo dhianadas. Tha cùram mór agad dhìom; tha do ghaol domh thair tomhas; daonnan tha thu 'buileachadh orm ghràsan móra, lìonor, agus ga m' ghleidheadh bho'n olc. Shaor thu mi le fulangas dòruinneach, 's le bàs maslach do Mhic Iosa Crìosta. Is tric a rinn mi éucoir ort; is tric a bha mo pheacannan gràineil toillteanach air bàs obann agus air péin shìorruidh. Ach, O mo Dhia prìseil, thug thu fathamas domh, agus 'ad mhór thròcair thug thu cuideachd ùine agus comas an aithreachais dhomh, ged nach b' airidh air mi. O, moladh, cliù, onair, agus glòir gu'n robh dhutsa, a Dhia uile-bheannaichte, air son nan gràsan lìonor a bhuilich thu orm, agus gu sònraichte air an latha an diugh. O Naomha 's 'Ainglean fhlathanais, thugaibh taing 'us moladh do Dhia air son a mhathais agus a thròcaire dhòmhsa.

'An so guidh air Dia peacannan an latha an diugh a chur 'an cuimhne dhut, agus aithreachas tróm a thoirt dhut air an son, agus abair :—

'Athair na soillse, a thuirt : "*Biodh solus ann, agus bha solus ann,*" fuadaich le solus do ghràs dorchadas m' aineolais, a tha 'cumail gràinealachd a' pheacaidh 'am falach orm ; soilleirich dhomh gach dòigh air an do thoill mi do dhiùmb air an latha an diugh, le smaointean, briathran, dianadas, no dearmad. Thoir dhomh cridhe iriosal, brònach, air son mo chiontan, agus rùn làidir an seachnadh a so suas.

Rannsaich a nise do chogais, seall air do ghiùlan ré an latha. Co a' chuideachda anns an robh thu ? Mar an ciadna, coimhead air na peacannan anns an do thuit thu, agus a rinn thu 'an aghaidh Dhé, 'an aghaidh do choimhearsnaich, agus 'ad aghaidh fhein. Agus beachdaich ciamar a a choimhlion thu gach dleasnas a tha do staid ag iarraidh ort.

*'An aghaidh Dhé.*

An robh dearmad sa bith air dleasnas d' anma ? An robh dìochuimhne air d' ùrnaigh, cion suime, no cion dùrachd innte ? An do chuir thu 'an aghaidh gràsan Dhé ? An d' thug thu ainm Dhé 'an diamhanas ? An robh thu lag-dhòchasach, neoleagte ri toil Dhé, mì-fhaighidneach ?

*'An aghaidh do Choimhearsnaich.*

An robh thu ciontach 'am breith obainn, fuath, éud, farmad, tàire, rùn-diùghaltais, còmhstrith, droch-chainnt, cùl-chàineadh, trod, anaceart, dolaidh air a chuid no 'chliù ? Ciontach 'an aimhreit, drochshamhladh, as-ùmhlachd ? No 'n robh thu mìdhìleas, mì-charrantach, cealgach ?

*'Ad aghaidh fhein.*

Ag gabhail tlachd asad-fhein, eisimealach ri daoine, coireach 'an smaointean faoine no peacach; ag cumail rùin éucoraich no neo-bhéusaich; ri briathran gòrach no sgainnealach? An robh thu coireach 'am mi-gheimneachd 'ad chridhe, 'ad fhacal no 'ad dhianadas; 'am mì-stuamachd, leisg no dearmad air dleasnas sa bith?

*An so abair* an t-Aideachadh.

*Urnaigh.*

O mo Dhia, tha mi brònach bho ghrùnnd mo chridhe air son nam peacannan so, agus gach peacaidh a rinn mi riabh. Tha mi 'cur romham le còmhnadh do ghràs gu'n seachainn mi iad á so suas. O Athair shìorruidh, gabh truas rium; air sgàth fulangas Chrìosta thoir mathanas domh. M' aimideachd agus mo ghòraiche bithidh mi 'caoidh gu bràch. Och mo dhòruinn! chuir mi cùl ri m' Dhia; chaill mi mo chòir air flathanas; chuir m' ana-miannan mi 'an cunnart mo thilgeadh ann an lasraichean iutharna. Air son toileachaidh ghèarr, thruaillidh do m' choluinn ghnàda, rinn mi am peacadh déisneach, gàbhaidh. O Dhia, dian tròcair orm a réir do mhòr thròcaire; thoir mathanas domh 's dian réite rium; oir cha 'n àill leat bàs a' pheacaich, ach gu'n tìll e riut 's gu'm bi e beò. Tha mis' a' tilleadh riut, a Thighearna, na leig mi air seachran tuille. Bithidh m' aithreachas cho trom 's gu'm bi aoibhneas air cùirt fhlathanais as mo leth. O Shlànair, glan m' anam le d' fhuil phrìseil, 's

bithidh mi na's gile na'n sneachd. Air cridhe iriosal agus brùite, a Thighearna, cha dian thu tàire. A Thighearna, a chruthaich á neoni mi, is fhada a bha mi gun eòlas ort. O Dhia nam feart gun àireamh, gun tomhas, gur fada bha mise gun ghaol a thoirt dhut. A Tighearna, cruthaich cridhe glan 'am chom, agus fadaidh ann teine dìan do ghràidh; 'lìon e le fuath agus gràin air a' pheacadh; so an t-aon nì a tha mi 'g achanaich ort á uchd fulangas agus pàis Chrìosta. Ri m' bheò tuille na leig dhomh tuiteam ann am peacadh a tha 'toilltinn iutharna.

Ann an so dian do shìth ri Dia, agus cuir thu-fhéin 's an staid anns am bu mhiann leat a bhi aig uair do bhàis; agus abair an ùrnaigh so :—

O mo Dhia, tha mi 'coimhead air a' bhàs mar chìs-ùmhlachd a th' agam ri dhìol do d' mhòrachd dhiadhaidh, agus mar pheanas a tha mo pheacannan a' toilltinn. Tha mi 'tairgse dòruinn 'us ànradh mo bhàis dhut maille ri pàis agus bàs mo Shlànair Iosa Crìosta. Gabh, O Thighearna, m' fhulangas deireannach 'an èiric mo pheacannan. O, deònaich dhomh 'bhi 'an staid nan gràs aig an uair ghàbhaidh sin. Teasraig mi, O Iosa, a nis agus gu sìorruidh, bho chumhachdan an dorchadais.

Tha mi ga m' liubhairt fhéin eadar choluinn agus anam do Dhia an t-Athair a chruthaich mi, do dh-Iosa Crìosta, mo Shlànair, a cheannaich le 'fhuil phrìseil mi, agus do'n Spioraid Naomh a ghlan aig tobar a' Bhaistidh mi. A Thighearna Iosa Chrìosta, gabh cùram de m' anam.

A Thighearna, gabh còmhnaidh na 'r measg

fuadaich bhuainn ar nàmhaid spioradail. Biodh eadarghuidhe Naomh Mhoire, nan aingeal agus nan naomh uile, ga 'r gleidheadh ann an sìth. Gu'n robh fois aig anmannan nam marbh-chreideach, tromh Iosa Crìosta ar Tighearna. Amen.

### URNAIGH AN AINGIL CHOIMHIDICH.

i. 100 latha laghaidh gach uair a ghabhar i.

ii. Làn-laghadh aig uair a' bhàis dhaibhsan dh' an àbhaist a gabhail tric.

iii. Làn-laghadh uair 's a' mhìos, air na cùmhnantan gnàthaichte, dhaibhsan a ghabhas i, an car a's lagha, uair 's an latha fad a' mhìos sin.

O Aingil Dhé, mo choimhidiche, soilleirich, dìon, riaghail, agus stiùir mis' a chuir Dia na 'thròcair fo d' chùram. Amen.

### URNAIGH AIR SON NAM MARBH-CHREIDEACH.

O Dhia, a Chruthadair agus a Shlànair nan creideach gu léir, thoir do dh-anmannan do sheirbhiseach làn mhathanas na'm peacannan, 's biodh iad air an saoradh bhuapa mar is deònach leotha, tromh thoradh 'achanaich diadhaidh-san, a tha beò 's a' riaghladh fad shaoghal nan saoghal. Amen.

V. Fois shìorruidh thoir dhaibh, O Thighearna.

R. Agus solus nach dìbir dèarrsadh orra.

V. Gu'n robh am fois ann an sìth.

R. Amen.

'An so faodar na Gnìomhannan (slios 21) a ghabhail, agus Leadan Moire, no ùrnaigh iomchuidh sa bith eile; agus crìoch a chur air an ùrnaigh le Fàilt an Aingil.

Gabh roinn de Chonair Moire, agus léugh culaidh-smaoinich an ath latha.

A' dol a laidhe dhut, beannaich thu-fhéin leis an uisge-choisrig, agus abair.

Ann an ainm ar Tighearna Iosa Crìosta céusta gabham gu fois. 'Iosa, beannaich, stiùir, 'us gléidh me, 's thoir mi gu beatha shìorruidh. Amen.

'Ad lamhan, a Thighearna, tha mi 'liubhairt m' anma. Shaor thu mi, a Thighearna Dhia na Fìrinne.

---

## URNAIGHEAN AIR SON STAIDEAN ARAIDH.

### MU ROGHNACHADH STAID CHAITHIMH-BHEATHA.

Tha Dia, na 'Fhreasdal, ag òrdachadh chaochladh staidean 'us dhriachdan do 'n chinne-dhaonda, na 'Ghliocas ga'n riarachadh mar dheagh-mhaighistir a' toirt oibre fos-leth do gach aon dheth 'sheirbhisich. Air an aobhar sin tha e 'buileachadh chaochladh thogradh 'us chàileachd air sluagh, agus a' riarachadh ghràsan orra a réir riatanais 's an staid gus an gairm e iad.

Le sin tha e soilleir gu'm beil e tur riatanach do gach neach roghainn cheart a dhianamh air staid chaithimh-bheatha. Tha'n roghainn so na 'gnothach cho ro-chudromach 's gur h-ann na 'mèinn a tha beannachd sònraichte Dhé 's an t-saoghal so, agus mur h-ann cuideachd a tha ar sonas sìorruidh, gur h-ann co-dhiùbh a tha crùn ar glòire air nèamh.

Gu deagh-shoirbheas a bhi ort 's an roghainn chudromaich so,

Iarr gu dìan dùrachdach agus gu h-earbsach air Dia còmhnadh àraid a ghràs, as leth eadarghuidhe Moire Bhaintighearna, do Rogha-Naoimh, agus d' Aingil Choimhidich. Rach tric gu d' dhleasnas, agus cuir do chomhairle ri d' Athair-faoisid.

Thoir gu math fonear na ceistean so 'leanas, agus biodh do fhreagairt dìreach gun fhoill :—

1. De'n a h-uile staid a tha réidh dhut, co an té dhiubh a tha thu 'faicinn a ni barrachd còmhnaidh riut gu gaol a thoirt do Dhia agus a sheirbhiseachadh 's a' bheatha so, 's

gu d' anam a shàbhaladh—an nì a chuir thun an t-saoghail so thu ?

2. Na'm biodh caraide agad a bu ro-thoigh leat, agus e 's a' chàs 's am beil thusa 's an uair, 's gu'n cuireadh e a chomhairle riut mu'n chùis, dé a' chomhairle a bheireadh tu air gu barrachd glòir Dhé agus leas 'anma ? A' chomhairle a bheireadh tu airsan, 's i a's còir dhut-fhéin a ghabhail an dràsta.

3. Aig uair do bhàis ciamar 'bu mhath leat thu 'dhianamh 's a' chàs so ? Dian a' cheart roghainn sin an dràsta, agus cha'n aithreach dhut 's an uair ghàbhaidh ud.

An uair a shònraicheas tu air staid, tairg suas do Dhia i le ùrnaigh irisil, agus iarr air a gabhail bhuat 's a beannachadh.

### URNAIGH AIR SON STAID CHAITHIMH-BHEATHA A ROGHNACHADH.

O IOSA, a Ghliocais shìorruidh, agus a Chomhairliche uile-iochdoir na feadhnach a chuireas iùl ort, tha mise 'tighinn a chur mo chomhairle riut 's a dh-iarraidh soluis 'us seòlaidh ort. Fiach dhomh, guidhim ort, mar a nì mi, agus ciod is ro-thaitniche le d' thoil. Fiach dhomh, mar is àill leat, ciod a th' agad mu m' choinnimh. Teagaisg dhomh mar a ghiùlaineas mi mi-fhéin, agus na miadhonan a chleachdas mi, los gach nì a nì mi a thighinn gu d' bharrachd glòire 's gu leas m' anma. Tha mi 'tairgsinn mo chridhe dhut làn-deas gus do sheòladh diadhaidh a leantainn, agus d' òrdugh dhomh a chur 'an gnìomh ; oir is ann annadsa a tha mi 'cur m' uile dhòchais, agus cha'n 'eil mi 'n tì air nì sa bith eile ach do thoil-sa a dhianamh. Air an aobhar sin, deònaich dhomh do sholus diadhaidh gu m' shoilleireachadh, agus na fàg mi 'am freasdal mo dhoille fhein. Amen.

Abair a' Phaidir agus Beannachadh-Moire, no Memorare, agus ùrnaigh ri d' Rogha-Naoimh, agus ri d' Aingeal coimhideach.

## URNAIGH PHARANTAN AIR SON AN CLOINNE.

O ATHAIR nèamhaidh, tha mi 'g earbsa mo chloinne riut. Bi thusa 'ad Dhia 's ad Athair dhaibh; agus gu tròcaireach dian suas dhaibh gach fàillinn a th' annamsa le laigse-nàduir no le dearmad. Neartaich iad gu buaidh a thoirt air coirbteachd an t-saoghail so gu cur 'an aghaidh ìmpidh an uilc a dh-aon àird' as an tig i; agus saor iad bho cheilg an nàmhaid. Dòirt do ghràsan na 'n cridheachan, agus daingnich 'us miadaich annta tìodhlaicean do Spioraid Naoimh, los gu'm bi iad gach là ag cinntinn 'an gràsan, agus 'an eòlas ar Tighearna Iosa Crìosta; agus mar sin, le 'bhi ri seirbhis gu dìleas dhut 'an so, gu'n tig iad gu 'bhi ri aoibhneas 'ad làthair 'an deaghaidh so; as leth toillteanas neo-chrìochnachar Tighear na ciadna Iosa Crìosta a tha beò 's a' rian maille riutsa agus ris an Spiorad Naomh. Amen.

## URNAIGH CLOINNE AIR SON AM PARANTAN.

O DHIA uile-chumhachdaich, a thug dhomh m' athair agus mo mhàthair, agus a rinn na 'n samhladh iad air d' uachdranachd fhéin, air do ghaol, 's air do chùram tairis dhiom; agus a dh' àithn dhomh gaol, onair, agus ùmhlachd a thoirt dhaibh anns gach nì; thoir gràsan dhomh gus an fhàinte so a chumail gu deònach agus le m' uile chridhe. Cuidich mi gu gaol deòthasach, onair

dhleasnach, agus fìor-umhailteas a thoirt dhaibh anns gach nì; 's gu 'bhi làn-strìochdte ri 'n toil mhath, 's a bhi 'n tì air an dianamh sona anns gach càs, agus feairt a thoirt air an achasan le foighidinn agus le irisleachd. O mo Dhia, teasraig mi bho àrdan 's bho eas-ùmhlachd, bho 'bhi dìorasach, dùr, bho fheirg, bho leisg, 's bho mhì-chùram. Dian dìchiollach mi 'am uile dhleasnas agus 'am ionn-sachadh, agus foighidneach anns gach diachainn; los, le deagh chaitheamh-beatha mar sin, gu'n toill mi 'bhi 'm urra-chloinne dhutsa, ar n-Athair a tha air nèamh, tromh Iosa Crìosta, d' aon Mhac ar Tigh-earna. Amen.

## URNAIGH AIR SON AR PEARS'-EAGLAIS.

O DHIA, a bhuilich driachd air Buachaillean d'eaglais nach do dheònaich thu do d' Ainglean; a thug dhaibh a' chumhachd uamhasach sin do Chorp agus d' Fhuil uile-phrìseil a choisrigeadh, a làimhseachadh, agus a riarachadh air na creidich, agus mathanas a tha ga 'dhaingneachadh air nèamh, a thoirt do na peacaich air am bi an t-aithreachas fìrinneach; thusa 'thuirt riutha: "Esan a dh'éisdeas ribhse tha e 'g éisdeachd riùmsa; agus esan a chuireas suarach sibhse, tha e ga m' chur-sa suarach;" seall a nuas na d' thròcair air do sheirbhiseach (A.) am Buachaille sin a chuir thu-fhéin ar n-anmannan 'an earbsa ris. Deònaich dha na gràsan sin uile 'tha riatanach dha gus a dhleasnas a choimhlionadh gu dìleas, a los na 'uile-dhianadas gur h-e leasachadh do ghlòir-sa agus sàbhaladh anmannan a dh'iarras

e 'n toiseach. O Dhia, thugas dhuinne, a thréud, gu'm faic sinn daonnan annsan, le sùil ar creidimh, cha'n e an duine bho 'n leth-amach, ach d'fhear-ionaid-sa fhéin, agus fear-riarachaidh do mhistirean. Deònaich dhuinn a bhi'n còmhnaidh le athadh 's le urram a' sealltainn suas ris, agus a theagasg a ghlacail le ùmhlachd, 's ar n-uile-dhìcheall a dhianamh gus ar giùlan a riaghailteachadh d' a réir. Agus tiùraich dhuinn, le 'bhi air ar n-aonadh 's a' bheatha so ann an seirbhis Dhé, gu'm faigh sinn air an latha mu dheireadh binn shòlasach nan daoine-beannaichte, agus mar sin 'an caidreamh a chéile a chaoidh gun dealachadh, gu'm meal sinn sòlas sìorruidh fhlathanais. Amen.

### URNAIGH AIR SON EIRICEACH.

O DHIA shìorruidh uile-chumhachdaich, aig am beil truas ris gach neach, 's leis nach àill gin idir a dhol a dhìth : seall a nuas gu bàigheil riuth-asan uile a th' air am mealladh le foill Shàtain ; los le gach mì-dhiadhachd eiriceach a bhi air am fuadach, gu 'n tionndaidh ris an aithreachas cridhe na feadhnach sin a tha 'm mearachd, agus gu'n till iad ri aonachd na fìrinne. Tromh, &c.

### URNAIGH MHNATHAN LEATROMACH.

THA urra chloinne air mo ghiùlan. Anam sìorruidh 'am chom. D' ìomhaigh fhéin, a Dhia, agus do dhealbh. O Dhia, 'fhuarain a' mhathais, an sonas so thàinig bhuat, 's e saor-ghibht do thròcair a th' ann. Dé am beothachadh

naomh nach 'eil a' lasadh 'am chridhe, ri smaoin-eachadh gu 'n do chìnn mi 'm mhàthair. O mo Dhia, dé cho deònach 's a tha mi air dleasnas màthar a chur 'an gnìomh, ged is mor an dragh sin, is lìonor sochair a tha na 'lorg. Deònaich dhomh misneach, càil, 'us spionnadh an uair a thig àm a' chunnairt mhóir—tìm m' aiseadaidh. An sin tiùraich dhomh gach còmhnadh agus freasdal air an cuir mi féum. O mo Dhia, tiarainn toradh mo chuim; air sheòl 's gu'n togar dheth am peacadh-gine aig tobar naomh a' Bhaistidh, gu'm bi e air 'ionnlad ann am Fuil mo Shlànair bheannaichte, agus gu'm faigh e còir air gach urram a bhuineas do chloinn Dhé. Amen.

## URNAIGH 'AN DEAGHAIDH AISEADAIDH.

O MO Dhia, ciamar a luaidheas mi riut briathran mo thaingealachd, buidheachas agus cràbhadh blàth mo chridhe, air son gràsan cho mór 's gu'n deachaidh m' aiseadadh gun bhéud 's gu sàbhailte. Mo dhiachainn ghoirt 's an àm ud tha nise seachad. Agus buidheachas gu'n robh dhutsa, O mo Dhia, gu'm beil mo leanabh beò fallain, agus 'an àirimh chlann-daoine. Agus gu'm bu ghrad a thig e le gràsan a' Bhaistidh gu 'bhi na cho-oighre mar ri Crìosta. An leanabh gràdhach so togam 'am uchd, 'us tairgeam e dhutsa, O mo Dhia. Cha'n 'eil cainnt agam a ni ùrnaigh air chòir riut; 's éudar dhomh 'bhi sàmhach a' sileadh nan diar. Ach, O Athair na féile, is math is aithne dhut guth nan diar, 's iad a' sruthadh

bhuamsa bho chridhe blàth le buidheachas, le aighir, 's le dìan-aoradh. O Thighearna, thugas domh na gràsan gus gach dleasnas màthar a chur 'an céill le cùram. Bitheam cho naomh 'am dhòigh ri Sara, Rebeca, 'us Racheil 's an t-Seann-Tiomnadh; no coltach ri Moire do Mhàthair ro-naomh, no Anna, no Ealasaid 's an Tiomnadh-Nuadh. Amen.

## URNAIGH CÀRAIDE-PÒSTA.

O DHIA, a dh' òrdaich agus a bheannaich staid naomh a' phòsaidh, gu lìonsgaradh a' chinne-dhaonda, gu comhfhurtachd dh'a chéile, agus mar shamhladh air an aonachd a tha eadar Crìosta 'san Eaglais; thoir gràsan dhòmhsa gus a beannachdan a ghlacail gu taingeil, agus a dleasnasan a choimhlionadh gu ro-chùramach. Tha mi ag achanaich ort thu 'bhi 'sìor-bheannachadh snaim ar pòsaidh, agus ag cuideachadh leinn gus ar caitheamh-beatha a bhi'n sìth 's an gaol, gu dìleas ag cur 'an gnìomh ar n-uile dhleasnais dhutsa 's dh' a chéile. Saor sinn bho gach droch-nàdur, 's bho gach gnìomh gun toirt, a dh' fhaodadh air sheòl sa bith naomhachd an t-snaime leis an do cheangail thu sinn, 's gu bàs nach gabh fuasgladh, a lagachadh no 'fhàgail searbh dhuinn. Dian dìleas, tairis mi, 'an tì air mo choimhleapach a thoileachadh, agus mo thoil 's mo mhiann fhein àicheadh. Na tugadh diachainn no croisean na beatha so orm monmhur 'ad aghaidh, no beannachd saoghalta sa bith dìochuimhne 'dhianamh ort, 'Ughdair agus 'Fhuarain gach mathais; ach le foighidinn 's le ciùine, le ùrnaigh 's le

taingealachd, gu'n robh gach nì naomhaichte dhutsa, 's gu'n uidheamaicheadh e mise gu aonachd shìorruidh riutsa, tromh Iosa Crìosta. Amen.

URNAIGH BHANTRAICHEAN 'US DHÌLLEACHDAN.

'S e do fhreasdal glic agus dìomhair, stéidh làidir mo dhòchais: ri glaodh na bantraich agus an dìlleachdain, tha do chluas 'an còmhnaidh fosgailte, agus bheir thu éisdeachd dh'an achanaich. O Dhia a' mhathais, cha tréig thu mise gu bràch, bantrach bhochd (no dìlleachdan bochd), bidh tu daonnan domh 'ad Athair 's 'ad fhear-fuasglaidh. Is tu a's athair dhuinn uile. Agus a thaobh nan trioblaidean a tha thu 'g òrdachadh tighinn 'am rathad, tionndaidh iad, O Thighearna, mar a rinn thu cheana; rud a tha furasda dhut, agus a ni thu rithist, gu aobhar-sòlais dhomh. Agus ma 's e do thoil gu'm fuilig mi tuilleadh anshocrach, bheir amharc suas ortsa dhomh misneach 'us cruadal nach dìbir. Tha mi toilichte le m' staid: cha talaich mi gu bràch air mo chrannachur. Ni mi do thoil gu ro-mhisneachail, treidhireach, ceart. Mar urra ghlic cumaidh mi mi-fhein bho dhòighean an t-saoghail, seachnaidh mi gòraiche 's olc, agus ortsa bidh mo shùil gu misneachail ann an uireasbhuidh agus 'an anshocair, ann an trioblaid agus 'an éiginn. Mar sin ni mi deas air son na sìorrachd; mar sin riaghlaidh mi mo chaitheamh-beatha. Mar sin siùbhlaidh mo làithean, le'n anshocair 's le'n uilc na 'n luib, seachad mar aisling. Mu dheireadh, an uair a bhios fois shìorruidh dhomh dlùth, togaidh

mi an glaodh so riustsa, O mo Dhia, 's mi aig uchd a' bhàis: Is tusa athair nam bantrach agus nan dìlleachdan, éisd rium, deònaich dhomh gràsan 'us tròcair, agus thoir mi bho innis na tùrsa 's nan diar gu rìgheachd na beatha, na soillse, 's na foise nach crìochnaich, far am beil sùil agam iadsan uile 'chòmhlachadh, dh' an d' thug mi mòr-spéis air talamh; ach mo dhòruinn, a nis tha iad bhuam, spìon am bàs air bheag dàlach bho m' thaobh iad. Amen.

## URNAIGH SHEANN SLUAIGH.

THA mi nis air fàs sean. An uair a bheir mi sùil air m' ais air làithean mo bheath' a shiubhail bhuam cho dìan, tha mi léirsinn le buidheachas, O Dhia, gu'm bu tusa m' athair gaolach agus mo threise bho'n chreathaill gus an latha 'n diugh. Na d'fhear-iùil bha thu dhomh ann am uile ràidean, agus d'aingeal naomh fhéin chuir thu mar fhear-coimhid orm gu m' dhìon. O Thighearna ghaolaich, is tric a bha mise fo chùram 's fo imcheist; ach mar a thig soillse na maidne 'an deaghaidh dubhar na-h-oidhche, mar a leanas solus an dorchadas, is ann mar sin a fhuair mise furtachd 'us toil-inntinn 'an deaghaidh anshocaire. Cho tric agus a thachair dhomh 'bhi ann an triobaid 's an ceò gun chobhair, is tusa, O Athair shìorruidh, a stiùir as an dorchadas mi. Fo rian do ghliocais agus do stiùraidh tha mi ga m' thilgeil fhein gu h-iomlan; agus leanaidh mi guth mo chogais, a chionn 's e ga rìreamh do ghuth-sa. Tha mi làn-fhiosrach gu'm beil thu

'gabhail cùraim dhinn gu ro-chaoimhneil. Thuirt thu: Gu d' shean-aois giùlainidh mi thu; àrdaichidh mi thu agus bidh mi dhut 'am fhear-saoraidh. As na briathran so is mór mo dhòchas, agus is dìan aighir mo chridhe air fad. Nise, an uair a tha mi fann, aosmhor, is tus', O Thighearna mo ghaoil, mo thaice 's mo neart; oir is tu treise do chuid cloinne bho ro-mhiad do ghràidh dhaibh. An uair a dh'fhairgheas mi mi-fhein anfhann, agus sgìth de m' bheatha, cha'n 'eil agam ach tionndadh riutsa, agus gheabh mi sìth agus aoibhneas: oir is mór do chomhfhurtachd dhomh 'am laigse. Dé fhad 's a tha fhathast romham de m' shaoghal? Air sin tha fios agadsa 'mhàin, O Dhia nan gaol. Ach gu'm bi a' chùis sin mar is math leatsa, 's e mo thoil agus mo mhiann. Tha mi sealltainn air a' mhionaid as an gairmear as a' bheatha so mi, le sìochaint 's le aighir, ach cha'n ann gun fhiamh as leth peacannan mo bheatha. An uair a thig mo bhàs, deònaich, as leth Fuil Iosa Chrìosta 'chaidh a dhòrtadh air mo shon air a' chrois, gur h-uair shona sin dhòmhsa. Amen.

## URNAIGH LUCHD-FAOGHLUIM.

O CHRUTHADAIR uile-mhìorailtich 'fhìor fhuarain an t-soluis agus 'aon Ughdair gach eòlais; deònaich, tha sinn ag guidhe ort, ar tuigse 'shoilleireachadh, agus uile dhoille a' pheacaidh 's an aineolais fhuadach bhuainn. [Thusa a ni deas-bhriathrach teanga nam balbh, stiùir ar teanga agus dòirt air ar bilean gràsan do bheannachd.] Builich òirnn spiorad an dìchill agus na h-ùmhlachd, géire

gu togail, meamhair chumailteach, agus còmhnadh cumhachdach do ghràsan naomha ; los, ge b'e nì a chluinneas sinn no 'dh'ionnsaicheas sinn, gu'n tionndaidh sinn gu barrachd onaire dhutsa 's gu sàbhaladh sìorruidh do 'r n-anmannan fhein, tromh Iosa Crìosta ar Tighearna. Amen.

### URNAIGH ROMH THEAGASG NO ROMH LEASAN.

300 latha laghaidh do gach urra 'ghabhas 'an staid an aithreachais i romh theagasg no romh leasan.

DEÒNAICH dhuinn, guidhim ort, a Dhia thròcairich, na nichean a's taitneach leatsa iarraidh gu dùrachdach, a sgrùdadh le céill, aideachadh gu fìrinneach, 's a chur gu coimhliont' 'an gnìomh, gu moladh 'us glòir do d' ainm. Amen.

### URNAIGH CHLEMENT XI. AIR SON A H-UILE FÉUMA.

O MO Thighearna tha mi 'creidsinn, annad, neartaich mo chreideamh.

Tha mi 'cur m'-uile dhòchais annad, daingnich mo dhòchas.

Tha mi 'toirt gaoil dhut bho ghrùnnd mo chridhe, miadaich mo ghaol ort gach là.

Tha mi duilich gu'n d' rinn mi éucoir ort, leasaich mo bhròn.

Tha mi 'toirt aoraidh dhut mar mo chiad thùs, agus a' dianamh ort mar mo chrìch dheireannaich : tha mi 'toirt tainge dhut mar mo chulaidh-mhathais 'an còmhnaidh : agus ag gairm ort mar m' àrd-dhìdeann.

Gu'n deònaicheadh tusa, O mo Dhia, mo stiùradh le d' ghliocas, mo smachdachadh le d' cheartas, mo

chòmhnadh le d' thròcair, mo dhìon le d' chumhachd.

Mo smaointean, mo bhriathran, mo dhianadas, agus m' fhulangas, tha mi 'n geall a choisrigeadh dhutsa, mo Dhia, ann an rathad 's gu'm bi mi á so suas a' smaoineachadh ortsa; a' labhairt ortsa; ag cur air aghart gach nì gu d' ghlòir; agus ag cur suas gu deònach ris gach crois a thig bho òrdugh do fhreasdail.

'S e mo dhùrachd, a Thighearna, gu'm biodh do thoil-sa diante 's a h-uile nì air an dòigh a's math leat, a chionn gur e do thoil-sa 'th' ann.

Gu'n soilleiricheadh tu mo thuigse, gu'm beothaicheadh tu mo thoil, gu'n naomhaicheadh tu m' anam agus mo choluinn 's e m' achanaich riut, a Thighearna.

Gu'n deònaicheadh tu mo theasraiginn bho spiorad an àrdain; bho bhéud brosgail; bho cheilg an t-saoghail; bho fhoill an deomhain.

Tiùraich dhomh gràsan gu m' mheomhair a ghlanadh; srian a chur ri m' theanga, deagh-fhaicill air mo shùilean; 's mo chéudan a chumail fo smachd.

Thoir spionnadh dhomh, O mo Dhia, gu dìoladh air son mo pheacannan, gu buaidh a chosnadh air gach buaireadh, gu smachd a chur air m'anamiannan, agus gus na subhailcean a tha sgéithte ri m' staid a chleachdadh.

Lìon mo chridhe le spéis do' d' mhathas, le gràin air mo lochdan, le gaol air mo choimhearsnach, agus le fuath air an t-saoghal.

Thugas domh a bhi cuimhneach 'an còmhnaidh air a bhi umhal do m' uachdarain, tairis ri m' ìochdarain, dìleas do m' chàirdean, agus carrantach do m' naimhdean.

O Iosa, deònaich dhomh d'fhàintean 's do shamhladh dhuinn a chumail 'am chuimhne, le mathanas a thoirt do m' naimhdean, le éucoir a ghiùlan le foighidinn, math a dhianamh do luchd m' ainneart, agus guidhe air son luchd mo chùl-chàinidh.

Neartaich mi gu an-miannan na coluinne a cheannsachadh le féin-chlaoidh, sannt le déirce, fearg le ciùineachd, fuar-chràbhadh le aoradh diongmhalta.

O mo Dhia, dian tuigseach mi ann an gnoth-aichean, misneachail ann an gàbhadh, foighidneach ann an anshocair, agus iriosal ann an aobhar-uaille.

Thugas dhomh a bhi dùrachdach ann an ùrnaigh, measarra 'am biadh 's 'an dibh, dìchiollach ann an gnothaichean, agus stéidheil ann an deagh-bheachd.

Biodh mo chogais treidhireach glan, mo ghiùlan béusach, mo chòmhradh diadhaidh, agus mo ghabh-alaichean riaghailteach.

Cuidich mi gu gleachd 'an còmhnaidh ri coirbt-eachd mo nàduir, gu co-oibreachadh le d'ghràsan, gu cumail d'fhàintean, 's gu beartan a dhianamh a shàbhalas m' anam.

Deònaich dhomh ruigsinn air naomhachd le deagh fhaoisid, le comanachadh fiùthail, le inntinn leagte daonnan ortsa, 's le beachd treidhireach cridhe.

Fiach dhomh, O mo Dhia, cho faoin 's a tha'n saoghal so, cho sòlasach 's a tha flathanas, cho gèarr 's a tha ùine, agus cho buan 's a tha 'n t-sìorrachd.

Thugas dhomh a bhi 'dianamh deas air son a' bhàis, a bhi fo fhiamh as do bhreitheanas, air chor's gu'n seachainn mi pian iutharna, agus gu'n toir mi mach sòlas fhlathanais, tromh thoillteanas ar Tighearna Iosa Crìosta. Amen.

## CRÉUD N. ATHANASIUS.

NEACH air bith a dh'iarras a bhi sàbhailte, tha e féumail dha romh 'n a h-uile nì gu'm bitheadh e anns a' chreideamh Chaitliceach.

An neach nach creid sin gu h-iomlan, agus gun iomrall, cha'n 'eil teagamh nach bi e caillte gu sìorruidh.

Is e so ma ta an creideamh Caitliceach, gu'n toir sinn aoradh do dh-aon Dia na 'Thrianaid, agus do Thrianaid na 'h-Aon.

Gun an aon bhrìgh a thoirt do na Pearsaichean, no eadar-dhealachadh a dhianamh air an nàdur.

Oir is aon nì Pearsa an Athar, nì eile Pearsa a' Mhic, nì eile Pearsa an Spioraid Naoimh.

Ach is aon diadhachd an Athar, agus a' Mhic, agus an Spioraid Naoimh, is ionann an glòir, agus is co-shìorruidh am Mòrachd.

Mar a tha an t-Athair, is ann a tha am Mac, is ann a tha an Spiorad Naomh.

Tha an t-Athair gun chruthachadh, am Mac gun chruthachadh, an Spiorad Naomh gun chruthachadh.

Tha an t-Athair neo-chrìochnach, am Mac neo-chrìochnach, agus an Spiorad Naomh neo-chrìochnach.

Tha an t-Athair sìorruidh, am Mac sìorruidh, an Spiorad Naomh sìorruidh.

'An déigh sin cha 'n e triùir a tha sìorruidh, ach a h-aon a tha sìorruidh.

Mar an ciadna cha'n e triùir a tha gun chruthachadh, no triùir a tha neo-chrìochnach; ach a h-aon a tha gun chruthachadh, 's a h-aon a tha neo-chrìochnach.

Is amhuil cuideachd a tha'n t-Athair uile-chumhachdach, am Mac uile-chumhachdach, agus an Spiorad Naomh uile-chumhachdach.

'An déigh sin cha triùir a tha uile-chumhachdach, ach a h-aon a tha uile-chumhachdach.

Mar an ciadna is Dia an t-Athair, is Dia am Mac, is Dia an Spiorad Naomh.

An déigh sin cha trì Diathan, ach aon Dia a th' ann.

Mar sin cuideachd is Tighearna an t-Athair, is Tighearna am Mac, is Tighearna an Spiorad Naomh.

'An déigh sin cha trì Tighearnan, ach aon Tighearna a th' ann.

Oir mar a tha 'n fhìrinn Chrìostail a' toirt òirnn 'aideach gur Dia, agus gur Tighearna gach Pearsa fos leth:

Is amhuil sin a tha an creideamh Caitliceach a' bacail dhuinn a ràdh, gu'm beil trì Diathan no trì Tighearnan ann.

An t-Athair cha d'rinneadh le neach air bith, cha do chruthaicheadh, cha do ghineadh.

Tha am Mac bho'n Athair a mhàin: cha'n ann air a dhianamh, no air a chruthachadh, ach air a ghineadh.

Tha an Spiorad Naomh bho'n Athair agus bho'n Mhac, cha'n ann air a dhianamh, air a chruthachadh, no air a ghineadh, ach a' tighinn.

Mar sin is aon Athair a th' ann agus cha trì Athraichean; is aon Mhac a th' ann agus cha trì Mic; is aon Spiorad Naomh a th' ann agus cha trì Spioraid Naoimh.

Agus anns an Trianaid so cha 'n 'eil nì air thoiseach no air dheireadh, ni na 's mutha, no na's lagha; ach tha na trì Pearsaichean co-shìorruidh agus co-ionann.

Mar sin anns a' h-uile nì, mar a thuirteadh, tha aoradh ri thoirt do h-Aon na 'Thrìonaid agus do Thrìonaid na 'h-Aon.

Air an aobhar sin, an neach a dh'iarras a bhi sàbhailte, amhuil so biodh a bheachd mu'n Trianaid.

A thuilleadh air so tha e riatanach gu sàbhaladh sìorruidh gu'm biodh ceart chreideamh aig neach a thaobh Feòilghabhail ar Tighearna Iosa Crìosta. Nise is e an Creideamh ceart, gu'n creideamaid agus gu'n aidicheamaid, gu'm beil ar Tighearna Iosa Crìosta Mac Dhé na 'Dhia agus na 'dhuine.

Tha e na 'Dhia bho Dhiadhachd 'Athar air a ghineadh romh'n t-saoghal: agus na 'dhuine bho fhuil a Mhàthar air a bhreith 's an t-saoghal.

Fìor Dhia agus fìor dhuine, aig am beil anam réusanta, agus feòil mar a th'againne.

Co-ionann ris an Athair mar Dhia; agus na's lagha na'n t-Athair mar dhuine.

'S ged a tha e na 'Dhia agus na 'dhuine, 'an déigh sin cha dhà ach aon Chrìosta e.

A h-aon cha'n ann le tionndadh na Diadhachd gu feòil, ach le toirt na daondachd gu Dia.

A h-aon gun tuilleadh, cha'n ann le measgadh nàduir, ach le aontachd pearsa.

Oir mar a tha an t-anam réusanta, agus an fheòil a' dianamh aon duine: is amhuil a tha Dia agus an duine a' dianamh aon Chrìosta.

A dh'fhuilig air son ar sàbhaladh, a chaidh sìos do dh-ifrinn, a dh'éirich a rithist air an treas latha bho na mairbh.

A chaidh suas air nèamh, a tha na 'shuidhe air deas làimh Dhé an t-Athair uile-chumhachdach; á sin thig e a thoirt breitheanais air bheò agus air mhairbh.

Aig a thighinn éiridh a' h-uile duine rithist na'n coluinnean fhéin, agus bheir iad cùnntas na'n dianadas.

Agus théid iadsan a rinn math gu beatha shìorruidh; agus iadsan a rinn olc gu teine sìorruidh.

Is e so an creideamh Caitliceach, mur creid neach e gu ceart, agus gu daingeann, cha'n fhaod e 'bhi sàbhailte.

Glòir do'n Athair, agus do'n Mhac, agus do'n Spiorad Naomh.

Mar a bhà, 's mar a thà, 's mar a bhitheas fad shaoghal nan saoghal. Amen.

## CREUD PHIUIS IV.

THA mise A. ag creidsinn gu daingeann agus ag aidmheil gach uile phuing a th'anns a' chréud a tha Eaglais Naomh na Ròimhe 'cleachdadh, 's i sin :

Creidim ann an aon Dia, an t-Athair uile-chumhachdach, Cruthadair nèamh agus talmhainn, a h-uile nì faicinneach agus neofhaicinneach.

Agus ann an aon Thighearna Iosa Crìosta, Aonghin-Mhic Dhé, agus a rugadh bho'n Athair romh gach linn. Dia de Dhia; Solus de Sholus; fìor Dhia de fhìor Dhia; ginte cha'n ann diante; de'n aon shusbaint ris an Athair, leis an d'rinneadh a h-uile ni. A thàinig a nuas as na flaithis air ar son-ne daoine, agus gus ar sàbhaladh ; agus ghabh e feòil leis an Spiorad Naomh de'n Oigh Moire: Agus rinneadh na 'dhuine e. Chéusadh e cuideachd air ar son, dh'fhuilig e fo Phontius Pilat, agus thìodhlaiceadh e. Agus dh'éirich e rithist air an treas latha a réir nan sgriobtur ; agus chaidh e suas do nèamh: tha e na 'shuidhe air deas-làimh an Athar: agus thig e a rithist a thoirt breth air bheòtha 's air mhairbh: air a rìgheachd cha bhi crìoch.

Agus anns an Spiorad Naomh, Tighearna agus Tobhartair na beatha, a tha a' tighinn bho'n Athair agus bho'n Mhac. A thathas ag aoradh agus ag co-ghlòrachadh maille ris an Athair agus ris a' Mhac; a labhair leis na Fàidhean.

Agus an aon Eaglais naomh Chaitliceach agus

Ostalach. Tha mi ag aidmheil aon bhaistidh gu mathanas pheacannan. Agus tha mo dhùil ri aiseirigh nam marbh, agus ri beatha an t-saoghail a tha ri tighinn. Amen.

Tha mi gu fìor-dhaingeann ag aidmheil agus ag glacail bialaithris nan Ostal agus na h-Eaglaise, agus uile chleachdannan 'us reachdan eile na h-Eaglaise ciadna.

Tha mi cuideachd ag gabhail an Sgriobtuir naoimh 's an t-seadh sin a bhà 's a thà an Eaglais Naomh ar Màthair ga 'ghabhail, ise dh'am buin breith a thoirt air seadh 'us mìneachadh ceart an Sgriobtuir: cha mhutha 'ghabhas no 'mhìnicheas mi iad air sheòl eile ach a réir teagasg aonsgeulach Athraichean na h-Eaglaise.

Tha mi cuideachd ag aidmheil gu'm beil gu fìrinneach agus gu fìorbhith Seachd Sàcramaidean anns an Lagh-Ur, air an òrdachadh le Iosa Crìosta ar Tighearna, agus riatanach gu sàbhaladh a' chinnedhaonda ged nach 'eil iad riatanach uile do gach duine, 's iad sin: Baisteadh, Daingneachadh, Corp-Chrìosta, Faoisid, Ola ro'-bhàs, Ordugh Naomh, 'us Pòsadh; 's gu'm beil iad a' toirt ghràsan; agus dhiubh sin nach gabh Baisteadh, Daingneachadh, agus Ordugh Naomh toirt seachad ach aon uair gun mhì-naomhachadh. Tha mi cuideachd ag glacail 's ag gabhail nam modhannan a tha'n Eaglais Chaitliceach ag cleachdadh 'an riarachadh nan Sàcramaidean sin.

Tha mi 'gabhail 's ag glacail gach uile phuing a mhìnich agus a theagaisg Comhairle Naomh Thrent mu'n pheacadh-ghine 's mu naomhachadh.

Tha mi 'g aidmheil cuideachd gu'm beil anns an Aifrinn ga 'tairgse suas do Dhia ìobairt fhìrinneach, fhiorbhith, agus thròcaire, air son nam beò agus nam marbh. Agus gu'm beil ann an Sàcramaid uile-naomh na h-Altrach gu fìrinneach, gu fiorbhith agus gu susbainteach Corp agus Fuil maille ri Anam agus Diadhachd ar Tighearna Iosa Crìosta; agus gu'm beil uile bhrìgh an arain air a tionndadh gu 'Chorp, agus uile bhrìgh an fhìona gu 'Fhuil—tionndadh ris an abair an Eaglais Chaitliceach Brìgh-atharrachadh. Tha mi cuideachd ag aidmheil gu'm beileas fo gach seòrsa fo leth ag glacail Chrìosta gu h-uile 's gu h-iomlan, agus fìor shàcramaid.

Tha mi 'creidsinnn gu daingeann gu'm beil Purgad-air ann, agus gu'm beil na h-anmannan a th' air an cumail ann ga'n cuideachadh le ùrnaighean nan creideach.

Mar an ciadna gu'm beil na Naoimh a tha 'riagh-ladh maille ri Crìosta ri urram fhaotainn agus ri ghairm, agus gu'm beil iad a' tairgse suas ùrnaighean ri Dia air ar son, agus gur còir onair a thoirt do 'n tàisealan.

Tha mi 'g aidmheil gu daingeann gur còir dealbhan Chrìosta, 's Màthair Dhé a bha riabh na h-Oighe, agus Naomh eile, a bhi againn, 's a ghleidheadh, agus gur còir onair agus urram iomchuidh 'thoirt daibh.

Tha mi cuideachd ag aidmheil gu'n d'fhàg Crìosta comas Laghadh a bhuileachadh aig an Eaglais, agus gu'm beil e ro-bhuannachdor do na Crìostaidhnean a chleachdadh.

Tha mi 'g aidmheil gur h-i Eaglais Naomh Chaitliceach agus Ostalach na Ròimhe màthair agus ban-mhaighistir nan eaglaisean uile: Agus tha mi 'gealltainn làn-ùmhlachd do Easbaig na Ròimhe Fear-ionaid Naomh Peadar, Prionnsa nan Ostal, agus Fear-ionaid Iosa Chrìosta.

Tha mi cuideachd ag gabhail 's ag aidmheil gun teagamh a h-uile nì eile a th' air an liubhairt, air am mìneachadh, 's air an teagasg leis na Naomh-riaghailtean agus na Comhairlean Coicheanta, agus gu sònraichte Comhairle Naomh Thrent. Agus tha mi 'dìteadh, a' diùlt, agus a' mollachadh gach nì 'tha na'n aghaidh, agus gach eiriceachd a dhìt, a dhiùlt, no 'mhollaich an Eaglais.

Tha mise A. 's an uair le m' dheòin ag aidmheil 's ga rìreamh ag creidsinn a' chreidimh fhìrinnich Chaitlicich so nach bi duine sàbhailte 'n taobh-mach dheth: Agus tha mi 'gealltainn gu'n cùm 's gu'n aidich mi gu ro-dhìleas e, gu h-iomlan agus gun iomrall, le cuideachadh Dhé, gu uair mo bhàis.

## MEORACHADH.

Làn-laghadh aon uair 's a' mhìos, air na cùmhnantan gnàthaichte, do gach aon a mheóraicheas gu cràbhach leth-uair a dh-ùine, no an car a's lagha, ceithreamh na h-uarach, gach latha de'n mhìos sin.

IS e Meórachadh, no Urnaigh-Chridhe, smaoineachadh cràbhach air na fìrinnean a tha ar creideamh naomh a' teagasg dhuinn; agus sin gus ar n-anam a ghlanadh bho 'ana-miannan 'us 'éideadh le subhailcean; gus ar caitheamh-beatha 'cheartachadh 's a dhianamh coimhlionta; gus ar stéidheachadh 'an seirbhis Dhé 's ar neartachadh anns gach diachainn 'us buaireadh; agus

gus ar n-uil' oibrichean a chur air a' leithid de rian 's nach bi fàillinn na 'r dianadas. Uime sin tha e ro-iomchuidh do'n a' h-uile Crìostaidh meórachadh a chleachdadh réir a staide.

*Seòladh air meórachadh.*

Faodar Meórachadh a roinn na 'thrì earrannan :—1. *Uidheamachadh ;* 2. *Culaidh-smaoinich ;* 3. *Dùnadh.*

I. *Uidheamachadh.*—1. Romh thràth-cadail léugh no éisd gu cùramach culaidh-smaoinich an ath latha ; smaoinich oirre 's tu 'dol a laidhe, agus 's a' mhadainn an uair a dhùisgeas tu.

2. 'An deaghaidh d' ùrnaigh-maidne cho luath 's a bheireas do chothrom air, agus sin 's an àite 's an lagha 'chuirear de sheachran-ìnntinn ort, cuir thu-fhéin 'am fianais Dhé, agus thoir aoradh dha.

3. Iarr a chòmhnadh gu uile chumhachdan 'us ghluasadan d' ìnntinn a threòireachadh 's a stiùireadh gu barrachd onaire 's glòire dha.

II. *A' Chulaidh-smaoinich.*—H-uige so 's cuideachadh dhut leabhar 's am beil do chulaidh-smaoinich air a liadachadh puing air phuing, a chleachdadh. Anns gach puing de d'chulaidh-smaoinich gnàthaich trì cumhachdan d' anma—(1) do Mheomhair, (2) do Thuigse, (3) do Thoil.

1. Le d' Mheomhair cuimhnich gu h-aithghearr air do chulaidh-smaoinich ceart mar gu'm biodh tu ga 'h-éisdeachd bho bhilean naomh do Shlànair, no bho aingeal á nèamh.

Ma's fìrinn i mar a thà Pàis Chrìosta, am Bàs, am Breitheanas, Ifrinn, Flathanas, 's an leithidean sin, dealbh 'ad ìnntinn ionad-gnìomha, 's e sin ri ràdh, riochdaich dhut-fhéin àite 's am beil an rùn a th'agad 'ad bheachd, ionann's a' dol air 'aghart 's a' cheart àm sin fo cheart chomhair do shùl.

2. Le d' Thuigse meóraich air do chulaidh-smaoinich,

's fiach ri aobhar-brosnachaidh a tharrainn bhuaipe gu gaol a thoirt do Dhia 's do d' choimhearsnach, gu gràin a thoirt do'n pheacadh, an saoghal a chur 'an neopris, subhailcean a chleachdadh, &c., a réir 's mar a chuireas a' chùis air shùilean dhut.

3. An uair a dh'fhairgheas tu smaointean 'us tograidhnean naomh de'n t-seòrsa so ag gluasad 'ad chridhe, leag d' ìnntinn orra, beothaich iad, agus brosnaich do Thoil gu cur romhad an cur gu stéidheil 'an cleachdadh. H-uige so féumaidh tu 'fhaicinn agad-fhéin ciamar a dh'fhàilnich thu 's a' chàs chiadna 's an ùine 'chaidh seachad ; agus 'an sin cuir romhad le rùn làidir gu'n seachainn thu na coireannan sin 's an ùine ri tighinn.

III. *Dùnadh.*—1. Thoir taing do Dhia air son na smaointean naomh sin 's an deagh-rùn a chur 'ad chridhe.

2. Tairg suas iad dha maille ri toillteanas a Mhic dhiadhaidh.

3. As leth an toillteanais sin iarr gràsan air Dia gus do dheagh-rùn a chur gu stéidheil 'an cleachdadh ; cuir achanaich suas air son na h-Eaglais, air son do chàirdean, do dhìlsean, agus do naimhdean, &c.

4. Mar cheann-sguir gabh ' Paidir ' 'us Beannachadh Moire, agus, ma's àill leat, ' Anima Christi.'

### *Fìrinnean gu Meóracliadh Orra.*

CARSON a chaidh ar cruthachadh, mathas Dhé dhuinn, agus a liuthad aobhar a th'againn air gaol a thoirt dhà 's air a sheirbhiseachadh ; cho faoin 's a tha gach urram saoghalta, beairteas, agus toileachas na beatha so; agus cho ro-ealamh 's a théid iad uile gu dìth ; air gràinealachd a' pheacaidh agus lìonmhoiread ar peacannan fhéin ; cho cìnnteach 's a thig am bàs agus cho neo-chìnnteach 's a tha uair a' bhàis ; agus cho ro-riatanach 's a tha e dhuinn a bhi 'dianamh deas air a shon; an cùnntas cruaidh a dh'fhéumas sinn lath-eiginn a

thoirt do'n Bhritheamh uile-léirsinneach; air sòlas sìorruidh fhlathanais agus air pian shìorruidh ifrinn; air làthaireachd agus mòrachd Dhé; air beatha 's bàs ar Slànair; samhladh nan Naomh; air staid ar n-anma gu eòlas fhaotainn òirnn-fhéin, air ar n-ana-miannan 's air ar dubhailcean, &c.

---

## IOBAIRT NA H-AIFRINN.

### AN AIFRIONN AIR A MINEACHADH.

IS ann 's an Aifrinn a tha Dia a' fiachainn saoibhireachd a ghràs, agus a' dòrtadh òirnn ionmhas a mhathais: 's ann 's an Aifrinn a tha bun ar creidimh, friamh ar dòchais, tobar ar slàinte, beatha ar n-anma, leigheas ar créuchdan spioradail, cobhair 'us furtachd do'r laigse. Is grian spioradail an Aifrionn a tha 'toirt fradhairc 'us léirsinn, spioraid 'us càile do Chrìostaidhnean anns a' bheatha so, agus ga'n neartachadh gu ruighinn air a' bheatha mhaireannaich.

Agus cha'n ìoghnadh na buaidhean so a bhi uile aice, 's gu'm beil Crìosta fhéin a làthair 's an Aifrinn fo riochd arain agus fìona; 's ga 'thairgse fhéin suas mar ìobairt dh' a Athair diadhaidh air an altair air ar son. Agus mar sin tha 'n Aifrionn cho anabarrach urramach, 's gu'n robh spéis aig Dia do na h-ìobairtean bho shean air son iad a bhi na'n samhladh 's na'n comharradh air ìobairt naoimh na h-altarach, agus a' tarrainn am brìghe agus an seadh bhuaipe. Agus mar sin bu taitneach le Dia ìobairt Abeil, ìobairt Mhelchisedeic, ìobairt Abrahaim agus ìobairtean ioma-sheòrsach nan Iùdhach, ged nach robh annta ach sgleò 'us faileas air an ìobairt mhóir a bha ri tighinn.

Nis tha trì buaidhean sònraichte aig an Aifrinn, a tha 'toirt urraim 'us coimhliontachd dhi. Agus 's iad sin,—(i.) uaisle sagairt, (ii.) uaisle tobhartais, agus (iii.) uaisle

beachd. Na trì nichean so tha aig an aifrinn ann an seòl mìorailteach. Tha uaisle sagairt aice, 's gur e Crìosta fhéin an t-àrd-shagart 'am flathanas a tha ga 'togail suas 'am fianuis Athar an uair a tha 'fhear-ionaid an sagart air talamh ga 'tairgse suas. Tha uaisle tobhartais aice, chionn gur e Crìosta fhéin an tobhartas fo choltas arain agus fìona. Tha uaisle beachd aice, 'thaobh 's gur ann do Dhia fhéin a thathas ga 'tairgse, mar an t-aoradh a 's àirde, agus a bhuineas dhàsan a mhàin.

Agus nach 'eil so a' fiachainn na suime agus na dùrachd 'bu chòir dhuinn a bhi againn 'an àm éisdeachd na h-Aifrinne; gu h-àraid an uair a bheir sinn fonear gur h-ionann i ann am brìgh agus ìobart na croise, agus gu'm beil gach nì innte ag cuimhneachadh agus ag ùrachadh dhuinn pàis agus bàs ar Slànair Iosa Crìosta.

Tha 'n altair 's gach ball a bhuineas dhi, a' chulaidh-aifrinn, na modhannan a thathas ag cleachdadh 'an àm na h-ìobairte, a' fiachainn dhuinn pàis agus bàs Mhic Dhé.

*An Altair agus a h-uidheam.*

Tha 'n *altair* ag ciallachadh Beinn Chalbhari air an do chéusadh le tarcuis Iosa Crìosta, aon Mhac Dhé, an Dàrna Pearsa de'n Trìonaid Bheannaichte. Tha 'n Altair cuideachd na 'samhladh air a' bhòrd de'n d' ich ar Slànair maille ri 'dheisciobuil a shuipeir dheireannach an oidhche mu'n d' fhuilig e. Is ann air so a tha 'n t-Ostal Pòl a' tighinn, *Eabh.* xiii. 10, far am beil e 'g ràdh, "Tha altair againn, dhe nach 'eil comas aca-san iche a tha 'an seirbhis na pàillinn."

Tha na *h-anartan* a tha 'còmhdach na h-altarach na' n comharradh air an lìonaodach leis an do phaisgeadh coluinn phrìseil Chrìosta an uair a chuireadh 's an uaigh e.

Tha na *coinnlean laiste* air an altair ag ciallachadh solus a' chreidimh air a thaisbeineadh do na h-Iùdhaich

agus do na Cinnich: agus ag cur an céill dhuinn dealradh a' chreidimh 's nan deagh-bhéusan a tha riatanach dhaibhsan a tha 'tairgsinn suas rùin-dhìomhair cho àrd, urramach.

Tha 'n *crann-céusaidh* ag cur an céill dhuinn na buaidhe a choisinn ar Slànair beannaichte air a' bhàs; agus thathas ga 'thogail 'am miadhon na h-altarach gus ar cur 'an cuimhne air pàis agus bàs Iosa Chrìosta, cùis air an còir smaoineachadh le dùrachd 's le cràbhadh cho tric agus a thairgear an ìobairt naomh so.

Tha *a' chailis* na 'samhladh air uaigh naoimh ar Tighearna: agus am *paten*, air a' chloich mhóir a charaicheadh gu bial na h-uaghach.

*A' Chulaidh-Aifrinn.*

Tha an *t-anart* a tha 'n sagart ag cur air a cheann, agus ag ceangal a rithisd mu 'amhaich, ag ciallachadh a' bhréid leis an do dhall na h-Iùdhaich Crìosta ar Slànair 's iad a' magadh air, an uair a bha iad ga 'bhualadh air an leithcheann, 's ag ràdh: Fàisnich dhuinn, a Chrìosta, co è a bhuail thu?" Mat. xxvi. 68.

Tha 'n *t-éideadh geal* ag ciallachadh an trusgain ghil a chuir Herod air Crìosta 'an deigh dha a chur suarach agus culaidh-mhagaidh a dhianamh dheth.

Tha 'n *crios*, am *maniple*, 's an *stòl*, mar shamhladh air na cùird agus na ceanglaichean a chuir na h-Iùdhaich air Crìosta.

Is samhladh an *fhalluinn-uachdarach* air an trusgan dhearg-ghorm a chuir na saighdearan air Iosa Crìosta; agus tha *a' chrois* a th 'air a dealbhadh air a cùlaobh ga'r cur 'an cuimhne air a' chrois a ghiùlain Crìosta air a ghuaillnean beannaichte gu Cnoc Chalbhari.

*Daithean na Culaidh-Aifrinn.*

Is comharradh an *Geal* air aighir 'us toil-ìnntinn; agus le sin 's e culaidh gheal a fhreagras do'n Nolluig, do Dhiardaoin-deasghabhail, do dh-fhéilltean a bhuineas do

Mhoire, do dh-Ainglean, 's do Naoimh nach 'eil na'm Martairean.

Tha 'n *Dearg* na 'shuaicheantas fala agus dòruinne; agus air an aobhar sin tha e ri 'chur suas air féilltean nam Martairean agus nan Ostal a dh'fhuilig am bàs air son Chrìosta, agus a dhath an trusgan 'am fuil an Uain.

Is comharradh an t-*Uaine* air fàs agus cinneachadh, gus a thoirt dhuinn ri 'thuigsinn gu'm bu chòir dhuinn a h-uile latha fàs na's diadhaidh 's na's fhèarr; tha 'n Eaglais ag cleachdadh an Uaine roinn mhór de Dhònaich na bliadhna.

Tha 'n *Dearg-ghorm* na 'shuaicheantas air aithreachas, agus mar sin air a chleachdadh 'an àm na h-Aidbhein agus a' Charghuis.

Is samhladh an *Dubh* air bròn agus mulad, a dh-fhiachainn dhuinn gur e mulad 'us bròn a nigheas bho'n pheacadh sinn. Tha 'n Eaglais ag cleachdadh an duibh aig na h-aifrionnan air son nam marbh, a dh-fhiachainn na h-éiginn anns am beil iad.

## URNAIGHEAN AN AM NA H-AIFRINNE.

Tha ùrnaighean na h-Aifrinne air an cur 's an òrdugh a tha 'freagairt do dh-fhulangas agus do bhàs ar Slànair: oir tha e ro-iomchuidh gu'm biodh fios aig a h-uile Caitliceach ciod a tha h-uile h-earrann de 'n aifrinn naoimh ag ciallachadh.

*'An àm do'n t-sagart dol a dh-ionnsaidh na h-altarach: tha Iosa a' dol a stigh do Ghàradh Ghethsemani.*

### *Urnàigh romh 'n Aifrinn.*

O THIGHEARNA Iosa, a Mhic an Dé bheò, 's ann agam a tha'n dearbhadh làidir air do ghaol dhomh bho d'fhulangas naomh air fad. Dheònaich thu 'bhi fo bhròn, fo fhiamh, 's fo spàirn air son mo

pheacannan anns a' ghàradh. Agus an cuir mise dàil anns an aithreachas a ghabhail? An diùlt mi dhut mo ghaol, 's na dh' fhuilig thu air mo shon? O Thighearna, cha bhi mi cho mì-thaingeil. A so suas bithidh bròn orm air son mo chiontan; fos cionn gach nì bheir mi gaol dhut. Bithidh mi leagte ri d'thoil naoimh anns gach diachainn. Thugas dhomh freasdal do 'n ìobairt naoimh so air an lath' an diugh, le fiamh, cràbhadh, agus ùmlachd; los gu'm faigh mi na gràsan sin a tha féumail dhomh gu aoradh a thoirt dhutsa, mar is còir, mo Thighearna agus mo Dhia.

An uair a tha 'n sagart a' tòiseachadh air an Aifrinn: tha Iosa ri ùrnaigh anns a' ghàradh.

O IOSA, a dheònaich furtachd a ghabhail bho aingeal ann ad chruaidh spàirn, deònaich dhòmhsa cuideachadh d'aingil naoimh gu m' achanaich a chur suas riut an dràsda mar a thigeadh dhomh.

*Aig an Aideachadh.*

An uair a tha 'n sagart a' lùbadh sìos, agus ag aideach a pheacannan 'an làthair Dhé agus cùirt fhlathanais: tha Iosa a' tuiteam air 'aghaidh 's a' ghàradh; tha peacannan an t-saoghail na'n sac cho trom air, 's ga 'chur ann an spàirn cho dòruinneach 's gu'm beil fallus-fala a'brùchdadh romh 'chorp naomh.

O THIGHEARNA Iosa, a ghiùlain eallach throm mo pheacannan gràineil, agus a chaidh a léireadh leo, le spàirn chruaidh, agus fallus-fala 's a' ghàradh; deònaich gu'n toir cuimhne do dhòruinne tiom-

achadh air mo chridhe, agus gal air mo shùilean. O mo Dhia, gabh bhuamsa ìobairt mo chridhe, maille ri ìobairt naoimh fuil agus feòil Iosa Chrìosta 'tha sinn a' tairgse suas dhut air an altair.

An uair a tha 'n sagart a' direadh suas a dh'-ionnsaidh na h-altarach agus ga 'pògadh : tha Iosa a' dol 'an coinnimh a nàimhdean, 's tha Iùdas ga 'bhrath le pòig.

O IOSA, a dh' fhuilig anaceart 'us masladh cho mòr, leis an ùmhlachd agus a' chiùine 'bu mhutha; co 's urrainn do mhòr thròcair a sgrùdadh? An e so do thaing air son casan Iudais a ghlanadh? Ma 's e caoimhneas a dh' fhiach thu dhàsan a bhrath thu, ciod nach toir thu dhaibhsan a tha 'an geall air gràdh a thoirt dhut. O Iosa, neartaich mi air eagal 's gu'n géill mi do m' ana-miannan cho fada 's gu'n, dian mi peacadh, no gu'n gabh me toileachadh ann, no duais air son a dhianamh agus thus' a thréigsinn. O Thighearna, na leig le spiorad an aimhleis greim fhaotainn air m' anam. Thoir gràsan na ciùineachd agus na h-ùmhlachd dhomh, gu mathanas a thoirt do gach aon a rinn éucoir orm.

An uair a tha 'n sagart a' dol gu oisinn na h-altarach agus a' léughadh: tha Crìosta air a ghlacail, air a cheangal, 's air a tharrainn gu Annas.

O THIGHEARNA Iosa, a dh' fhuilig do cheangal le sluagh éucorach, fuasgail mise bho chuibhrichean a' pheacaidh, agus dian m' fhasdadh riut fhéin leis a' charrantachd agus le cumail d'fhàintean; air dhòigh 's nach dian mi éucoir ort tuille le smaointean, briathran, no gnìomhannan. Amen.

An uair a tha 'n sagart ag ràdh *Kyrie Eleison*, 's e sin, a *Thighearna, dian tròcair oirnn :* tha an t-Ostal Peadar 'an cùirt Chaiphais ag àicheadh Iosa.

O THIGHEARNA, 'chaidh àicheadh trì uairean le Prionnsa nan Ostal, tha mi 'g achanaich ort mo chumail bho dhroch chuideachda, 's bho'n a h-uile ceann-aobhair peacaidh. Amen.

*Aig Gloria in Ecelsis Deo :*

'S e sin, glòir do Dhia anns na h-àrdaibh : dian aoibhneas maille ris na h-ainglean a tha 'làthair gu Iosa a chobhair, agus gu sòlas a thoirt dha air son àicheadh Pheadair.

CO is coimeas riutsa, O Dhia uile-chumhachdaich? Co, air nèamh no air talamh, aig am beil còir air àrd onair, moladh, agus glòir, ach agadsa, a Righ nan rìghrean 's a Thighearna nan tighearnan ! Ma tha na h-Ainglean 's na Naoimh air nèamh ga d' shìor-mholadh 's a' toirt cliù do d' ainm le mòr-shòlas, ciamar a dh' fhaodas mise, obair do làimhe, a bhi gun chliù a thoirt dhut air talamh. Cliù bheir mi dhut, O Thighearna, agus deònaich an t-aoradh a tha mi 'tairgse dhut an diugh, agus a tha mi 'cur romham a thoirt dhut gach latha de m' bheatha, a ghabhail bhuam gu d' bharrachd glòire. Amen.

An uair a tha 'n sagart a' tionndadh ris an t-sluagh agus ag radh *Dominus vobiscum*—'s e sin, Gu'n robh an Tighearna maille ribh : sheall Iosa le bàigh air an Ostal Pheadar, agus thug e dha gràsan aithreachais.

O THIGHEARNA Iosa, seall ormsa le bàigh, agus thoir dhomh gràsan an fhìor-aithreachais, a nigheas bhuam mo pheacannan leis an tric a rinn mi d'àicheadh. O neartaich mi air sheòl 's nach meath

eisimeil ri daoine mo mhisneach 'ad sheirbhis. O mo Dhia, na leig dhomh géilleadh do nì air bith a chuireas corruich ortsa. Ma tha thusa leam, a Dhia uile-chumhachdaich, is coma co 'bhios 'am aghaidh. Amen.

*Aig Leughadh na Litreach :*

Tha Iosa, 'an déis mòran tàire fhulang ann an cùirt Chaiphais, air a thoirt 'an làthair Philait.

O THIGHEARNA, a dh' fhuilig bho shluagh mollaichte urad de thàmailt as leth mo pheacannan, 's gu'n rachadh smugaidean a chaitheamh 'ad aodann naomh 'an cùirt Chaiphais, agus do dhìteadh, ge bu neochiontach, gu bàs, 'an cùirt Philait, agus sin uile air son mo pheacannan; tha mo chridhe làn gaoil 'us taingealachd dhut, agus 'an rùn gun mhasladh a thoirt dhut gu bràch leis a' pheacadh ghràineil.

Aig a' *Ghraduel* no'n *Tract:* tha na h-àrd-shagairt agus na seanairean ag iarraidh fianuise-bréige 'an aghaidh Iosa gus a chur gu bàs.

O THIGHEARNA Iosa, a dh'fhuilig, le tosd 'us ciùine, gach fianuis-bhréige a chaidh a thogail 'ad aghaidh ann an cùirt éucoirich Chaiphais ; thoir dhòmhsa do shamhladh naomh a leanailt, air chor's 'n uair a chuirear éucoir as mo leth, nach cùm mi gamhlas no mìorun 'am chridhe, 's nach iarr mi le diùghaltas mì-chliù a chur air an atharrach.

An uair a tha'n sagart ag ùrnaigh aig miadhon na h-altarach : tha Crìosta air a thoirt 'an làthair Heroid.

O THIGHEARNA Iosa, a leig le Herod culaidh-mhagaidh a dhianamh dhìot le trusgan

geal fochaid a chur ort, thugas dhòmhsa do shamhladh diadhaidh a leantuinn, le 'bhi ciùin mar a bha thusa, agus làn foighidinn. Amen.

*Aig an t-Soisgeul:*

'An déigh fanaid a dhianamh air Iosa, tha Herod ga'chur air 'ais gu Pilat.

O ATHAIR shìorruidh, seall air do Mhac ionmhuinn na 'chulaidh-bhùirt aig sluagh éucorach! Seall mar a tha e air a tharrainn air 'ais 's air 'aghart feadh shràidean Ierùsaleim! Seall mar a tha an Gliocas sìorruidh a' faighinn tàire agus maslaidh! Faic cho tosdach, ciùin, faighidneach 's a tha e 'cur suas leis gach éucoir, tàmailt, agus fanaid; agus mar a tha e 'cleachdadh nan subhailcean diadhaidh a dh' àithn e do luchd-éisdeachd a Shoisgeil a leantuinn. O mo Dhia, tha mi 'g achanaich ort, as leth na h-ìobairte naoimhe so, a tha sinn a' tairgsinn suas dhut gu onair 'us cliù do d'ainm naomh, agus mar chuimhneachan air fulangas do Mhic Iosa, gu'n seall thu ormsa, agus air do shluagh gu léir, le iochd 'us tròcair; agus gu'n neartaich thu sinn gu imeachd 'an céumannan do Mhic air talamh, agus a ghlòir a chosnadh ann am flathanas.

*Aig a' Chréud:*

Tha Crìosta a' togail teisteanais air an fhìrinn air bialaobh Philait: daingnich thusa 'an so do chreideamh air na puingean sin uile a tha 'n Eaglais ag cur mu d' choinnimh a chreidsinn.

THA mi 'creidsinn gu daingean, O Thighearna, gach nì a shoillsich thu dhomh le d' Eaglais naoimh Chaitlicich: agus, le còmhnadh do ghràs,

tha mi 'cur romham leanailt ris a' chreideamh naomh so fad mo làithean 's aig uair mo bhàis. Agus tha mi 'làn-chreidsinn le solus do ghràs, gur daoine treidhireach, glic, diadhaidh, a theagaisg an fhìrinn so dhomh. Is còmhdach dhomh air sin, an seòl mìorailteach air an do sgaoil d' Eaglais 'am beagan ùine air feadh an domhain gu h-iomlan, agus air an deachaidh an saoghal ìompachadh gu géill 'us creidsinn a thoirt dhaibh. Càite an téid mi, O Thighearna? Agadsa tha briathran na beatha. Mo réusan, mo chridhe, agus m' inntinn, tha 'géilleadh agus a' strìochdadh do 'n fhìrinn so, dh'aon teagamh no buaireadh a thogas mo chéudan-corporra dhomh. So mo chreideamh, O Thighearna, neartaich e.

An uair a tha 'n sagart a' toirt na cuibhrige de'n chailis. tha iad a' rùsgadh Chrìosta, ga 'cheangal ri posta 's ga 'sgiùrsadh.

O THIGHEARNA Iosa, spìon éideadh gràineil a' pheacaidh de m' anam, agus cuir uime trusgan àillidh do ghràs, gus am bi e taitneach 'ad làthair. Amen.

An uair a tha 'n sagart a' tairgse suas an arain agus an fhìona : tha Iosa ga 'thairgse fhéin gu 'sgiùrsadh, 's fhuil phrìseil ga'dòrtadh.

O ATHAIR shìorruidh, seall na dh' fhuilig do Mhac naomh aig a' phosta gus ar sábhaladh. Tha 'chorp naomh ga 'réubadh ; gnìomh a bhios na 'aobhar-ioghnaidh do chumhachdan fhlathanais, agus na 'aobhar bròin, gaoil, 'us taingealachd do chlann-daoine. Co an cridhe nach bi fo leòn ri faicinn coluinn Rìgh na glòrach fo chréuchdan? An Tì a

chruthaich nèamh agus talamh ga 'sgiùrsadh le 'chréutairean peacach fhéin! O Shlànair, is cruaidh an càramh a tha ortsa air son mo chiontan! O Iosa, ciod a dh' éirich dhòmhsa? ciod a rinn mi? Dé a dh' fhàg mo chridhe cho cruaidh? Cha toir smaoin-eachadh air d' fhulangas tiomachadh, no taiseachadh air mo chridhe; cha'n éirich osna bho m' chliabh; diar cha tig air mo shùil! O Thighearna, pheacaich mi gu trom 'ad aghaidh. Chruadhaich mo chridhe; thiormaich tobar mo shùl; chuir mo pheacannan do ghaol as m' aire, agus d' fhulangas as mo chuimhne. O Thighearna, gabh truas rium. Amen.

Aig cuibhrigeadh na cailise: tha crùn dreathain ga 'chur air Iosa.

O IOSA, 'dh' fhuilig cràdh 'us masladh le crùn dreathain a chur mu d' cheann naomh, lot mo chridhe le fìor-aithreachas, los gu'n toill mi a bhi air mo chrùnadh leatsa ann am flathanas.

An uair a tha 'n sagart a' nigheadh a mhiar; tha Pilat ag glanadh a lamhan 's ag innseadh gu follaiseach, gu'n robh Iosa neochiontach.

O THIGHEARNA Iosa, anns nach d fhuair am britheamh éucorach fhéin gìomh, glan m' anam le d' fhuil phrìseil, agus teasraig mi bho ghamhlas, agus bho mhìorun mo naimhdean.

An uair a tha'n sagart ga 'chromadh fhéin aig miadhon na h-altarach agus a' léughadh: tha Iosa 'g éisdeachd ris a' phobull a' freagairt: Biodh 'fhuil òirnne, agus air ar cloinn.

GABH, O Thrìonaid naomh, an ìobairt a tha sinn a' tairgsinn dhut, mar chuimhneachan air pàis,

air aiseirigh, agus air deasghabhail ar Tighearna Iosa Crìosta; agus ann an onair na h-Oighe beannaichte Moire; Eoin-Bhaiste, nan Ostal naomh Peadar us Pòl, agus nan naomh uile, los gu'n tig i gu barrachd glòire dhaibhsan agus sàbhalaidh dhuinne.

Aig *Orate Fratres*, 's e sin, Dianaibh ùrnaigh, a bhraithre: tha Pilat a' fiachainn Iosa do'n t-sluagh, agus ag éigheach, Seall an duine.

O THIGHEARNA Iosa, a dheònaich a bhi 'ad chulaidh-fhanaid aig an t-sluagh, saor mise le d' ùmhlachd bho uaill, bho àrdan, agus bho mhòrchuis. Fiach, tha mi ga m' thairgsinn fhein gu h-iomlan cuide ris an ìobairt naoimh a thathas a' tairgsinn air an altair. Éisd gu tròcaireach, uime sin, ri m' achanaich, agus deònaich gu'm b'ann a chosnadh barrachd cliù do d' ainm naomh-sa agus leasachadh glòire dhuinn fhein 's an t-sìorrachd, a thairgear suas i. Amen.

Aig na *Secreta*: tha Iosa air a dhìteadh gu 'bhi air a chéusadh.

O THIGHEARNA Iosa, a dh'éisd gu tosdach, ciùin, ri binn a' bhàis; thoir dhòmhsa a bhi làn strìochdte ri d' thoil naoimh anns gach trioblaid 'us diachainn a thig orm 's a' bheatha so; 's thoir dhomh sealltuinn orra mar mhiadhonan a tha thu 'cur na m' rathad gu m'anam a shàbhaladh; tromh Iosa Crìosta ar Tighearna. Amen.

### *Aig an Roimhradh.*

An uair a tha 'n sagart a' léughadh le guth àrd, agus an cléireach a' seinn a' chluig : tha iad ag cur na croise air guailnean Iosa.

O IOSA, tha thu 'dianamh faoilte ris a' chrois a tha gu 'bhi air a coisrigeadh le d' fhuil phrìseil, a tha gu 'bhi na 'h-inneal-saoraidh do chlann-daoine, na 'h-altair do d' ìobairt fhéin, na 'cathair-tròcaire, na 'cuimhneachan air do bhuaidh air a' bhàs, agus air do mhòr-ghaol. O Chrois phrìseil, is tusa suaicheantas armailt Mhic Dhé. Is tusa an solus a tha 'dianamh iùil do d' mhuinntir dhìlis fhéin ann an cuan bruaidleineach an t-saoghail so. O Iosa, na gabham nàire gu bràch as a' chrois dh'an d' thug Thusa urad spéise; 's thoir dhomh neart agus toil gu 'giùlan gach latha gus an toill mi 'bhi 'an àirimh do dheisciobul. Is àrd iolach do naimhdean a' fanaid ort; ach tha mise 'toirt molaidh 'us glòire dhut, 's a' togail mo ghuth, maille ri cosheirm nan Naomh 's nan Aingeal a' seinn, Is naomh, naomh, naomh, thusa a Thighearna Dhia nam feart. Tha thu 'lìonadh nèamh agus talmhainn le d' ghlòir. Aighir gu'n robh anns na flathas a's àirde. Beannaichte gu'n robh an Ti a tha 'tighinn 'an ainm an Tighearna.

An uair a tha 'n sagart ag ùrnaigh air son na h-Eaglaise le guth ìosal : tha Iosa ag giulan na croise air a ghuailnean créuchdach gu Cnoc Chalbhari 'an geall air fulangas gus ar sàbhaladh.

O THIGHEARNA Iosa, thugas dhòmhsa gu'n giulain mi mo chroisean le foighidinn, agus gu'n strìochd mi do d' thoil naoimh-sa anns gach

trioblaid. Beannaich, naomhaich, 'us lìonorach an Eaglais naomh Chaitliceach; thoir gràsan an Spioraid Naoimh dh'a Ceannard, agus dh'a buachaillean; agus biodh gach aon de'n tréud umhal, freagrach dhaibh, agus an giùlan iriosal, diadhaidh, carantach. Deònaich an cinne-daonda gu léir a thoirt a stigh do d' Eaglais fhìrinnich, agus dian umhal iad do d' lagh naomh. Amen.

Aig *Memento Domine famulorum,* 's e sin, Cuimhnich a Thighearna air do sheirbhisich; tha 'n sagart a' dianamh ùrnaigh 'an so air son na feadhnach is math leis a chòmhnadh le 'achanaich: tha Iosa a' tionndadh mu'n cuairt ris na mnathan naomh, agus ag iarraidh orra, iad a bhi 'gal air an son fhéin agus air son an sliochd.

O THIGHEARNA Iosa, thoir dhòmhsa deòir an aithreachais, los gu'n glan mi bhuam mo pheacannan. Air son na dh' fhuilig thu air an t-slighe phiantail sin, agus air son na h-ìobairte naoimhe a tha sinn a' tairgsinn suas dhut, dian tròcair ormsa, agus air gach aon a bhuineas dhomh. Thoir mathanas do m' naimhdean, dian fuasgladh air gach neach a réir 'uireasbhuidh, agus stiùir sinn uile le d' ghràsan anns a' bheatha so, gus am bi sinn cho sona 's gu'n sealbhaich sinn a' bheatha gun chrìch.

An uair a tha 'n sagart ag cumail a lamhan os cionn an arain agus an fhìona: tha lamhan 'us casan Iosa ga'n tàirneachadh ris a' chrois.

O M'ANAM, seall na tha Uan Dhé a' fulang air do shon! Na tàirnean garbha a thathas a' sparradh na 'lamhan 's na 'chasan, agus leis am beileas ga 'fhasdadh ris a' chrann-chéusaidh; 'fhuil

phrìseil a' taomadh gu talamh á 'lotan cràiteach! O ghaoil gun choimeas! Gu'm fuiligeadh tusa a Rìgh na glòrach, a' leithid so de dhòruinn air son peacaich thruaigh mar a tha mise. Is aobhar gaoil, ioghnaidh, agus bròin so dhòmhsa ré mo làithean air talamh. Ciod a nì mi, O mo Dhia? Ciod is urrainn dhomh 'thoirt dhut? O tairgidh mi dhut do Mhac ionmhuinn Iosa Crìosta, a tha 'dol a thighinn a nuas air an altair. Sin an gnìomh aoraidh a 's urramaiche, agus an gnìomh taingealachd a's taitniche leatsa a's urrainn dhomh 'chur 'an céill dhut ann an éiric mo pheacannan.

An uair a tha an sagart a' coisrigeadh an arain, agus a' togail suas na Sàcramaid: tha Iosa air a thogail suas air a' chrann-chéusaidh.

O M'ANAM! leig dhìot smaointean saoghalta. Le creideamh beò, ùmhlachd, agus gràdh, uidheamaich thu-fhéin gu aoradh a thoirt do d' Shlànair naomh. Seall Uan Dhé a tha 'toirt air falbh peacaidh an t-saoghail a' tighinn a nuas air an altair. Beannaichear dhut, O Iosa a Mhic Dhé uile-chumhachdaich, mo Thighearna, agus mo Dhia. A Chrìosta, tha mi 'toirt aoraidh dhut. Tha mi 'creidsinn gu'm beil thu 'làthair ann an so, agus gu'n d'fhuilig thu am bàs air mo shon gus mo shàbhaladh. O neartaich mo chreideamh. Tha mi 'toirt gaoil dhut bho m' uile chridhe, 'thaobh 's gu'n d' thug thusa gaol gun choimeas dhòmhsa. A Rìgh nan Aingeal, cha'n fhiach mise tighinn 'ad fhianuis; ach 'an déigh sin, thug thu comas agus cuireadh dhomh gu tighinn ann. Iosa, glan m'anam bho

luibhre a' pheacaidh. Iosa, dian tròcair òirnn. Iosa, deònaich gu'm faic mi ann am flathanas thu aghaidh ri aghaidh ann an glòir nach crìochnaich. Amen.

An uair a tha 'n sagart ag coisrigeadh an fhìona, agus a' togail suas na cailise, los gu'n toir am pobull aoradh do dh-Fhuil phrìseil Chrìosta: tha Fuil Chrìosta a' sruthadh bho 'lotan air a' chrois.

BEANNAICHEAR dhut 'Fhuil naomh a dhòirt á lotan Chrìosta, gu sàbhaladh a' chinne-dhaonda. O Iosa, glan mise bho smal a' pheacaidh le d' Fhuil phrìseil, 's na biodh i air a dòrtadh air mo shon gun fhéum dhomh. O Athair shìorruidh, seall air do Mhac naomh anns am beil do mhòrthlachd! Eisd ri guth na Fala a tha 'taosgadh á 'lotan; cha'n e diùghaltas a tha i 'g éigheach, ach tròcair agus mathanas, O mo Dhia, air sgàth na dh'fhuilig Crìosta air mo shon air a' chrois, seall air do shluagh gu léir le bàigh, caoimhneas, agus tròcair. Amen.

Aig *Memento Domine*, far an beil an sagart ag guidhe air son anmannan nan marbh-chreideach: tha Iosa ag ùrnaigh air son an t-sluaigh a bha ga 'chéusadh,

O THIGHEARNA Iosa, a dh' iarr mathanas dhaibh-san a bha ga d' chéusadh, thoir dhòmhsa gràsan na h-ùmhlachd, na carantachd, agus na foighidinn, los gu'n dian mi mar a rinn thusa, math 'an aghaidh an uilc, agus gaol a thoirt do m' naimhdean. O mo Dhia, tha mi' tairgsinn dhut ìobairt naomh Corp agus Fuil Iosa Chrìosta, as leth anmannan nam marbh-chreideach.

Ann an so ainmich dhut-fhéin an fheadhainn air son am bu mhath leat guidhe.

Dhaibh so, 'us do gach anam aig am beil còir air m' achanaich, thoir thusa, a Thighearna, fois shìorruidh fhlathanais. Amen.

An uair tha an sagart a' bualadh 'uchd, agus ag ràdh, *Nobis quoque peccatoribus*, 's e sin, "agus dhuinne na peacaich": tha fear de na mèirlich a chaidh a chéusadh maille ri Crìosta, a' tionndadh gu aithreachas.

O THIGHEARNA Iosa, a gheall flathanas do'n mhèirleach a dh'aidich a chionta, fiach dhòmhsa an tròcair chiadna; agus bho'n a tha mi ga m' dhìteadh fhein 'ad làthair, tha mi 'n earbsa gu'n toir thu, mo Thighearna agus mo Dhia, gràsan an aithreachais dhomh, agus làn mhathanas 'am uile pheacannan.

### *Aig Pater Noster no a' Phaidir.*

Far am beil an sagart ag ràdh ùrnaigh an Tighearna: tha sin ag ciallachadh nam facal mu dheireadh a labhair Iosa air a' chrois.

O THIGHEARNA Iosa, a chuir do Mhàthair fo chùram deisciobul do ghràidh, agus a chuir esan fo 'dìon-se, tha mi ga m' liubhairt fhéin dhut le làn-earbsa as do mhathas, as do thròcair, agus as do dhìdean. O mo Dhia, nach mi a tha sona thusa a bhi 'ad athair dhomh. Nach sòlasach ri smaoineachadh gur h-e flathanas a's ionad còmhnuidh dhomh gu sìorruidh. 'S an àm, deònaich thusa gach nì a tha féumail a thaobh anma agus cuirp a thoirt dhomh, gus an tuinidh bhuan so a chosnadh. Tha mi 'toirt làn-mhathanais do gach

aon a rinn éucoir orm; thoir thusa mathanas dhòmhsa. O mo Dhia, bi maille rium anns gach trioblaid agus buaireadh, 's na leig dhomh gu bràch géilleadh do'n pheacadh, as leth fulangas Iosa Chrìosta. Amen.

Aig *Agnus Dei*, 's e sin, 'Uain Dhé; abair:

'UAIN Dhé, a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail, dian tròcair oirnn.

'Uain Dhé, a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail, dian tròcair oirnn.

'Uain Dhé, a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail, thoir sìth dhuinn.

A Thighearna Iosa Chrìosta, a thuirt ri d' Ostail, sìth tha mi a' fagail agaibh, mo shìth tha mi 'toirt dhuibh, na seall air mo pheacannan, ach air creideamh d'eaglais; agus deònaich dhi an t-sìth agus an aonachd a tha taitneach do d' thoil; a Dhia a tha beò 's a' rian fad shaoghal nan saoghal. Amen.

O Thighearna Iosa Chrìosta 'Mhic an Dé bheò, a thug le d' bhàs a réir toil d'athar, maille ri co-oibreachadh an Spioraid Naoimh, beatha do'n t-saoghail, saor mise le d' Chorp agus le d' Fhuil a's ro-naomh so, bho m'uile pheacannan, 'us bho'n a h-uile truaighe; thoir orm daonnan gu'n dlùth-lean mi ri d'fhàintean: agus na leig leam a chaoidh a bhi air mo sgaradh bhuatsa a Dhia tha maille ri Dia ciadna an t-Athair agus an Spiorad Naomh, beò 's a' rian, fad shaoghal nan saoghal. Amen.

Na tionndadh do Chorp, O Thighearna, Iosa Chrìosta, a tha mise, ge mì-iomachuidh, ag gabhail

a dhànadas a ghlacail, gu breitheanas 'us dìteadh dhomh ; ach biodh e as leth do thròcaire, na 'dhìon agus na 'leigheas dhomh, air m'anam 's air mo cholluinn : thusa a Dhia a tha maille ri Dia an t-Athair, ann an aonachd an Spioraid Naoimh, beò 's a' rian, fad shaoghal nan saoghal. Amen.

Aig *Domine non sum dignus*, 's e sin, "a Thighearna, cha'n fhiach mise" (:) Abair :—

A THIGHEARNA, cha'n fhiach mise gu'n tigeadh tu stigh fo m'fhàrdaich, ach abair am facal a mhàin's bithidh m' anam sàbhailte.

A Thighearna, cha'n fhiach mise gu'n tigeadh tu stigh fo m'fhàrdaich, ach abair am facal a mhàin 's bithidh m' anam sàbhailte.

A Thighearna, cha'n fhiach mise gu'n tigeadh tu stigh fo m'fhàrdaich, ach abair am facal a mhàin, 's bithidh m'anam sàbhailte.

An uair a tha'n sagart ag gabhail Sàcramaid Corp agus Fuil Chrìosta : tha so ag cur 'an cuimhne dhuinn gu'n d' thug Iosa suas an deò air a' chrois, gus ar saoradh bho'r peacannan ; a réir briathran Phòil : "*Cho tric 's a dh' itheas sibh an t-aran so, 's a dh' òlas sibh a' chailis, taisbeanaidh sibh bàs an Tighearna gus an tig e.*" 1 Cor. xi. 26.

*Comanachadh Spioradail.*

O MHIC Dhé, moladh, cliù, agus glòir gu'n robh dhutsa gu sìorruidh, air son do ghaoil, do mhathais, agus do thròcaire do'n chinne-dhaonda. Gu fìor, is tusa am Buachaille math a dh' fhuilig am bàs air son do chaorach. O biodh mo chridhe air son sin làn gaoil 'us taingealachd dhut gu bràch, mo Thighearna agus mo Dhia, m' Fhear-saoraidh,

agus mo Shlànair. Ged a rinn thu ìobairt air a' chrois, tha sinn ag aideach nach b' airidh, nach b' fhiach, 's nach do thoill sinn, gu'n dòirteadh tusa am boinne a's lagha de d'fhuil phrìseil air ar son. Agus cha'n fhóghnadh leat na rinn thu 'an sin; cha do sguir do ghaol air a' chrois; is cuan nach tràigh do mhathas. 'S e do mhiann a bhi 'buileachadh do ghràsan oirnn 'an còmhnaidh; is sagart thu gu bràch a réir òrdugh Mhelchisedeic a' tairgsinn suas ìobairt naomh na h-aifrinne gach là. 'Ad mhòr ghliocas, agus 'ad mhòr chumhachd rinn thu a' mhìorailte iongantach so, (aran 'us fìon a thionndadh gu d' Chorp fhéin 's gu d' Fhuil) gu m'anamsa a naomhachadh, agus a bheathachadh. Tha do dhiadhachd agus do dhaondachd fo riochd arain agus fiona air an altair; le creideamh làidir tha mi 'toirt aoraidh dhut fo sgàil an arain agus an fhìona, a tha 'ceiltinn agus a' falach orm do ghlòire. Is truagh nach robh mi deas gus do ghabhail anns an t-Sàcramaid naoimh so. Ach abair thusa am facal, agus bithidh m'anam sàbhailte. Thigsa, O Thighearna, ann an dòigh spioradail a ghabhail còmhnaidh 'am anam. Miadaich mo chreideamh, neartaich mo dhòchas, fadaidh teine do ghràidh 'am chridhe, agus dian réite eadar mi agus an t-Athair sìorruidh.

An uair a tha 'n sagart ag cuibhrigeadh na cailise: tha Corp Chrìosta ga 'chur anns an uaigh, còmhdaichte le lìon-anart.

O THIGHEARNA Iosa, a dh'fhuilig am bàs, agus a thìodhlacadh air mo shon, deònaich mo neartachadh gu ana-miannan mo choluinne a chur

gu bàs, le 'bhi ga'n claoidh gach latha, air chor's gu'm bi m'anam saor bho luibhre ghràineil a' pheacaidh.

An uair a tha 'n sagart a' tionndadh ris a' phobull, agus ag ràdh *Dominus vobiscum*, 's e sin, "gu'n robh an Tighearna maille ribh" : tha Iosa ag éirigh bho na mairbh 's ga 'fhiachainn fhéin do na deisciobuil.

O THIGHEARNA Iosa, a thug buaidh air a' bhàs, agus a dh'éirich an treas latha ann an staid ghlòrmhoir, cuidich mise le cumhachd do ghràs, gu éirigh bho bhàs a' pheacaidh gu beatha nan gràs, agus gu fuireach anns an staid naoimh so gu latha mo bhàis ; air chor 's gu'm bi sìth 'an sin aig m'anam, agus gu'n gairm thu e gu sòlas nach dìbir.

An uair a tha 'n sagart a' leughadh ùrnaigh dheireannach na h-aifrinne : tha Iosa ré dà fhichead latha ann an cuideachda nan Ostal, agus nan deisciobul eile, ga'n soilleireachadh anns gach nì a thaobh creidimh.

O SHLANAIR bheannaichte, a theagaisg an creideamh fìrinneach do d' dheisciobuil, dian mise umhal do d' theagasg naomh, agus strìochdte do riaghailtean na h-Eaglais naoimh Caitlicich, a stéidhich thu-fhéin air a' charraig, agus do'n do gheall thu gu'm biodh an Spiorad Naomh ga 'stiùradh gu deireadh an t-saoghail ; gealladh fìrinneach nach bristear, 's nach briagnaichear a chaoidh, a dh-aindeoin farmaid 'us mìoruin, innleachdan 'us chumhachdan an dorchadais, agus ionnsaidhnean eiriceach.

### *Aig a' Bheannachadh.*

An uair a tha 'n sagart a' dianamh comharradh na croise air a' phobull agus a' toirt a bheannachd dhaibh ; tha Iosa a' togail suas a lamhan, agus a' toirt a bheannachd do na deisciobuil agus a dol suas do fhlathanas na'm fianais.

O THIGHEARNA Iosa, a chaidh do fhlathanas 'an ceann dà fhichead latha 'an déigh d'aiseirigh glòrmhoir, tog mo chridhe-sa suas gu nèamh 'ad dhéigh. Brist slabhraidh a' pheacaidh a tha ga'm cheangal ris an t-saoghal so. O mo Dhia, thugas domh gu'm bi gach nì talmhaidh suarach, neoineach 'am shùilean, agus gu'm bi m' anam lìonte le d' ghaol-sa. O Thrianaid naomh, thoir do bheannachd dhomh le lamhan an t-sagairt aig an altair ; agus biodh e mar chomharradh air a' bheannachadh a tha dùil agam fhaotainn 'am measg do dhaoine taghte, maille ris an téid mo ghairm gu glòir mhaireannaich. Amen.

### *Aig léughadh Soisgeul Naomh Eoin.*

Anns am beil mòrachd 'us diadhachd Iosa Chrìosta gu sònraichte air an dearbhadh : tha ar Tighearna Iosa Crìosta na 'shuidhe gu glòrmhor air deas làimh an Athar shìorruidh.

O MHIC Dhé, agus a Sholuis an t-saoghail, a thainig a nuas á uchd an Athar, gu sligh' an t-sàbhalaidh fhiachainn dhuinn, is tusa mo sholus agus mo cheanniùil, mo bheatha agus m' ionmhas ; tha mi 'toirt urraim 'us aoraidh do d' mhòralachd dhiadhaidh. Is tusa mo Dhia, mo Chruthadair, agus mo Shlànair. 'S ann agadsa a mhàin a tha còir air mo ghràdh agus air mo sheirbhis. O mo Dhia, gabh seilbh 'am anam, agus naomhaich dhut-fhéin e. O mo Dhia,

thugas dhomh gu'm bi mi dìleas dhut gu ruig am bàs, los gu'm meal mi thu ann an aoibhneas sìorruidh. Amen.

### URNAIGH AN DÉIGH NA H-AIFRINNE.

O MO Dhia, tha mi 'toirt molaidh, aoraidh, agus cliù dhut, a chionn gu'n d'thug thu comas dhomh a bhi 'an làthair na h-ìobairte naoimhe so air an latha an diugh. Thoir mathanas dhomh anns gach peacadh anns an do thuit mi le smaointean-fuadain, no le fuar-chràbhadh. O Thighearna Iosa, bho bhrìgh's bho thoradh na h-ìobairte beannaichte so, thoir gràsan dhòmh a bheir misneach agus càil dhomh gu imeachd gu sàbhailte tromh thrioblaidean, tromh chunnartan, agus tromh bhuairidhnean na beatha so, los gu'm bi mi cho sona 's gu'n sealbhaich mi rìgheachd fhlathanais. O mo Dhia, tha mi 'cur romham a bhi dìleas seasrach na d' sheirbhis gu latha mo bhàis ; neartaich agus naomhaich mo thoil agus mo dhùrachd, air sgàth fulangas agus bàs mo Shlànair Iosa Crìosta. Amen.

### BUIDHEACHAS AN DEIGH NA H-AIFRINNE

*Urnaigh.*

O DHIA Uile-chumhachdaich, agus a Shlànair uile-thròcairich, a Sholuis an t-saoghail 's a Ghlòir fhlathanais, tha sinne le ùmhlachd s' le taingealachd ag aideach na comaine a chuir thu òirnn, le thu-fhéin a liubhairt 'ad thobhartas peacaidh 'us réite air ar son, ann an ìobairt bheannaichte na h-aifrinne a tha sinn air éisdeachd. Deòn-

aich, tha sinn ag achanaich ort, ar n-inntinn a shoilleireachadh le d' ghràsan, ar cridhe a lasadh le d' ghràdh, 'us cumhachdan ar n-anma air fad a naomhachadh, air chor's an uair a labhras ar bial na briathran a tha d' Eaglais naomh ag cur romhainn, gu'm bi ar cridhe 'toirt aoraidh do d' phearsa dhiadhaidh, 's ag gabhail ìoghnaidh á lìonmhoiread do mhathais 'us do thròcaire. Thoir dhuinn, cuideachd, a bhi 'an geall air gluasad 's an t-slighe dhiadhaidh anns an d'imich thu-fhéin, los gu'm bristear mu dheireadh gach téud peacaidh a tha ga'r ceangal ris an t-saoghal, le 'bhi 'sìor-smaoineachadh air glòir shìorruidh fhlathanais: agus gu'n dlùthaich sinn le gaol daingean riutsa a tha maille ris an Athair agus ris an Spiorad Naomh, ann an cumhachd 's ann an glòir gu sìorruidh. Amen.

### TE DEUM LAUDAMUS.

| | |
|---|---|
| TE Deum laudamus: te Dominum confitemur. | Dhutsa, 'Dhia, tha sinn a' toirt molaidh: tha sinn ag aideachadh gur tu an Tighearna. |
| Te æternum Patrem: omnis terra veneratur. | Dhutsa, 'Athair shìorruidh; tha 'n domhan uile 'toirt aoraidh. |
| Tibi omnes Angeli: tibi cœli et universæ potestates. | Dhutsa tha na h-ainglean uile; dhutsa tha na nèamhan 's uile chumhachdan. |
| Tibi Cherubim et Seraphim: incessabili voce proclamant; | Dhutsa tha na Cherubim 's na Seraphim ri co-sheirm le fonn gun tàmh; |
| Sanctus, sanctus, sanctus. Dominus Deus Sabaoth. | Is naomh, naomh, naomh; Tighearna Dia nam feachd. |
| Pleni sunt cœli et terra: majestatis gloriæ tuæ. | Tha nèamh 'us talamh làn; de mhòrachd do ghlòire. |

Te gloriosus: Apostolorum chorus,

Te Prophetarum: laudabilis numerus,

Te Martyrum candidatus: laudat exercitus.

Te per orbem terrarum: sancta confitetur Ecclesia,

Patrem: immensæ majestatis;

Venerandum tuum verum: et unicum Filium;

Sanctum quoque: Paraclitum Spiritum.

Tu Rex gloriæ: Christe.

Tu Patris: sempiternus es Filius.

Tu ad liberandum suscepturus hominem: non horruisti Virginis uterum.

Tu, devicto mortis aculeo: aperuisti credentibus regna cœlorum.

Tu ad dexteram Dei sedes: in gloria Patris.

Judex crederis: esse venturus.

* Te ergo quæsumus, tuis famulis subveni: quos pretioso sanguine redemisti.

Dhutsa tha còisir ghlòrmhor nan Ostal,

Dhutsa tha co-theanal cliùmhor nam Fàidhean,

Dhutsa tha armailt gheal nam Marteirean a' toirt moladh.

Anns gach cèarna de'n domhan tha d' Eaglais naomh ga d' aideachadh,

'Athair na mòrachd neochrìochnaich;

'S d'Aon-Mhac aorail fìrinneach;

'S maraon an Co-fhurtair an Spiorad Naomh.

Is tus', a Chrìosta, Rìgh na glòire.

Is tu Mac sìorruidh an Athar.

An uair a ghabh thu ortfhéin an duine shaoradh; cha bu sgreamh leat cóm na h-Oighe.

Le buaidh a thoirt air guin a' bhàis; dh'fhosgail thu rìgheachd nèamh do d'chreidich.

Tha thu 'd shuidhe air deas-làimh Dhé; ann an glòir an Athar.

Tha sinn ag creidsinn gu'n tig thu; a thoirt breth oirnn.

Air an aobhar sin guidhimid ort, cuidich do sheirbhisich; a shaor thu le d' fhuil phrìseil.

* 'An so ùmhlaich air do ghlùn.

Æterna fac cum Sanctis tuis: in gloria numerari.

Dian an àireamh 'am measg do naomh; ann an glòir shìorruidh.

Salvum fac populum tuum, Domine; et benedic hæreditati tuæ.

O Thighearna, sàbhail do shluagh; agus beannaich d'oighreachd.

Et rege eos, et extolle illos; usque in æternum.

Agus riaghail iad; agus tog suas iad gu sìorruidh.

Per singulos dies: benedicimus te.

A h-uile latha: beannaichidh sinn thu.

Et laudamus nomen tuum in sæculum: et in sæculum sæculi.

Agus molaidh sinn d' ainm gu bràch; agus fad shaoghal nan saoghal.

Dignare, Domine, die isto; sine peccato nos custodire.

Deònaich, O Thighearna, air an latha 'n diugh; ar gleidheadh bho'n pheacadh.

Miserere nostri, Domine: miserere nostri.

Dian tròcair òirnn, O Thighearna; dian tròcair òirnn.

Fiat misericordia tua, Domine, super nos; quemadmodum speravimus in te.

O Thighearna, leig do thròcair a nuas òirnn; a réir 's mar a chuir sinn ar dòchas annad.

In te, Domine, speravi: non confundar in æternum.

Annadsa, O Thighearna, chuir mi mo dhòchas; na nàraichear a chaoidh mi.

* Air latha-buidheachais theirear cuideachd.

*V.* Benedictus es, Domine, Deus Patrum nostrorum.

*V.* Is beannaicht' thus', O Thighearna Dhia ar n-athraichean.

*R.* Et laudabilis, et gloriosus in sæcula.

*R.* Agus airidh air cliù, agus glòrmhor gu sìorruidh.

*V.* Benedicamus Patrem et Filium, cum Sancto Spiritu.

*V.* Beannaicheamaid an t-Athair agus am Mac, maille ris an Spiorad Naomh.

*R.* Laudemus et superexaltemus eum in sæcula.

*R.* Molamaid e 's àrdaicheamaid e gu sìorruidh.

*V.* Benedictus es, Domine Deus, in firmamento cœli.

*R.* Et laudabilis, et gloriosus, et superexaltatus in sæcula.

*V.* Benedic, anima mea Dominum.

*R.* Et noli oblivisci omnes retributiones ejus.

*V.* Domine, exaudi orationem meam.

*R.* Et clamor meus ad te veniat.

*V.* Dominus vobiscum.

*R.* Et cum spiritu tuo.

*Oremus.*

Deus, cujus misericordiæ non est numerus, et bonitatis infinitus est thesaurus, piissimæ majestati tuæ pro collatis donis gratias agimus, tuam semper clementiam exorantes; ut qui petentibus postulata concedis, eosdem non deserens, ad præmia futura disponas.

Deus, qui corda fidelium Sancti Spiritus illustratione docuisti; da nobis in eodem Spiritu recta sapere, et de

*V.* Is beannaicht' thus', O Thighearna, Dia ann an spéur nèamh.

*R.* Agus airidh air cliù, agus glòrmhor agus àrdaichte gu sìorruidh.

*V.* O, m' anam, beannaich an Tighearna.

*R.* Agus na dìochuimhnich 'uile thìodhlaicean.

*V.* O Thighearna, éisd ri m' ùrnaigh.

*R.* Agus thigeadh mo ghlaodh a d' ionnsaidh.

*V.* Gu'n robh an Tighearna maille ribh.

*R.* Agus ri d' spiorad-sa.

*Dianamaid ùrnaigh.*

O Dhia, thus' a tha do thròcair gun àirimh, agus ionmhas do mhathais neo-chrìochnach, tha sinn a' toirt buidheachais do d' mhòrachd uile-ghràsoir air son nan tìodhlaicean a bhuilich thu òirnn, 's sinn a' sìor-ghuidhe do thròcair; los, mar a tha thu 'buileachadh iarrtas do luchd-achanaich, nach dìbir thu 'chaoidh iad, ach gu'n uidheamaich thu iad air son nan duaisean ri tighinn.

O Dhia, a theagaisg cridheachan nan creideach le soilleireachadh an Spioraid Naoimh: deònaich dhuinn

ejus semper consolatione gaudere.

Deus, qui neminem in te sperantem nimium affligi permittis, sed pium precibus præstas auditum; pro postulationibus nostris, votisque susceptis gratias agimus, te piissime deprecantes, ut a cunctis semper muniamur adversis. Per Christum Dominum nostrum.

*R.* Amen.

's an Spiorad chiadna, a bhi 'n déigh air beartan matha, agus sìor thoil-ìnntinn a bhi òirnn na 'chofhurtachd.

O Dhia, nach 'eil a' leigeil trioblaid thair chòir air gin a dh' earbas asad, ach a tha 'toirt éisdeachd gràsoir dh' an ùrnaighean: tha sinn a' toirt buidheachais dhut air son éisdeachd ri 'r n-achanaichean agus ri 'r n-iarrtais, agus sinn gu h-ùmhlaidh ag guidhe ort, gu'm bi sinn daonnan tiarainte bho gach truaighe. Tromh Chrìosta ar Tighearna.

*R.* Amen.

CL. SALM.

MOLAIBH an Tighearn na 'ionadan naomh: molaibh e ann an spéur a chumhachd.

Molaibh e air son a ghnìomhannan tréuna: molaibh e a réir lìonmhoiread a mhòrachd.

Molaibh e le fuaim trompaide: molaibh e le saltair 'us le clàrsaich.

Molaibh e le tiompan 'us co-sheirm: molaibh e le téudan 'us organ.

Molaibh e le ciombala deagh-fhuaimneach: molaibh e le ciombala subhachais: moladh gach spiorad an Tighearna.

Glòir do 'n Athair, agus do'n Mhac, agus do'n Spiorad Naomh. Mar a bhà, 's mar a thà, 's mar a bhitheas, fad shaoghal nan saoghal. Amen.

## URNAIGHEAN ROMH 'N AIFRINN.

AN ainm an Athar, agus a' Mhic, agus an Spioraid Naoimh. *Amen.*

Beannaichte gu'n robh an Trianaid Naomh, agus neodhealaichte, a nis agus gu sìorruith. *Amen.*

A Spioraid Naoimh, thig agus lìon cridheachan do chreideach, agus las annta teine do ghaoil. *Amen.*

Deònaich, a Thighearna, deagh-bheartan a chur na'r cridheachan, agus co-oibreachadh leinn ga 'n cur 'an gnìomh; air chor's gur h-ann bhuatsa a thig tùs ar n-ùrnaigh 's ar gnìomh-annan gu léir, agus gur h-ann annadsa a theid an crìochnachadh. Tromh Iosa Crìosta ar Tighearna. *Amen.*

### *Veni Sancte Spiritus.*

A Spioraid Naoimh, ar n-àrd-threise,
Thig bho ghrian-chathair do ghlòir,
Sgaoil gach ceò 'tha ga'r cur iomrall,
'S leig soillsein dhe d' sholus òirnn.

Thig, O 'Athair nan dìol-dẹirce,
Do gach féumach sìn do làmh ;
A làmh bho'n tig gach rogha gibht,
Soilleirich gach cridhe dall.

A Righ na cofhurtachd 's an t-sòlais,
Bu tu Aoidh an àigh do'n anam ;
Cha'n fhairich e teas no ganntar,
'S e na d'làimh-sa 'triall gu aineol.

'S tu 'bheireadh furtachd agus tàmh,
Do'n phiantach a bhios fo sgìos ;
A' mhal' air an laidh am pràmh,
'S ann agads' 'tha sòlas di.

O, 'Sholuis a's àillidh snuagh,
Na bi 'n dubhar òirnn na'r càs ;
'Us ann an crìdh' do chreideach gaoil,
Beothaich teine caomh do ghràidh.

Gun do chòmhnadh-sa, 'Dhia thréin,
Cha'n 'eil sgoinn 'am mac an duine ;
Cha'n 'eil ceann gun lochd fo'n ghréin,
'S ann ad mhèinn-sa 'tha sinn uile.

Glan-sa dhinn gach uile thruailleachd,
Uisgich le d'ghràsan ar tart ;
Leighis gach anam a tha leòinte,
Strìochd na rag-mhuin'laich ri d' reachd.

Taisich neimh a' chridhe chruaidh,
Bi 'd chairt-iùil dhuinn anns gach gàbhadh;
'S do na creidich tha na d'earbsa,
Thoir seachd tìodhlaicean do ghràidh.

Treòirich na creidich ri 'm beò,
'S na tréig iad an uair am bàis;
Sàbhail an anam bho phian,
'S gu'm meal iad do shìth gu bràch.

*V.* Cuir a mach do spiorad, 's bidh iad air an cruthachadh.

*R.* Agus ath-nuadhaichidh tu aghaidh an talmhainn.

*Guidheamaid.*

A Dhia, a theagaisg cridheachan nan creideach le soilleireachadh an Spioraid Naoimh: deònaich dhuinn 's an Spiorad chiadna, a bhi 'n déigh air beartan matha, agus sìor-thoilinntinn a bhi òirnn na 'chofhurtachd. Tromh Iosa Crìosta ar Tighearna. *Amen.*

*Gnìomh Creidimh.*

Tha sinn ag creidsinn gu daingean gu'm beil aon Dia ann; agus gu'm beil ann an Dia trì pearsaichean, an t-Athair, agus am Mac, agus an Spiorad Naomh. Gu'n do ghabh am Mac an nàdur daonda air giùlan na h-Òighe Moire le cumhachd an Spioraid Naoimh; gu'n d'fhuilig

e pàis agus bàs air ar son anns an nàdur dhaonda; gu'n d'éirich e rithist bho'n bhàs; gu'n deach e suas air nèamh; 's gu'n tig e á sin a rithist a thoirt glòire sìorruith do na daoine diadhaidh, agus péine sìorruith do na daoine mìdhiadhaidh. A thuilleadh air sin, tha sinn ag creidsinn gach aon nì a tha'n Eaglais naomh Chaitliceach ag cur mu 'r coinnimh a chreidsinn: a chionn gur h-e Dia an fhìor fhìrinn nach urrainn mealladh no 'bhi air a mhealladh, a thaisbean gach fìrinn dhi. *Amen.*

*Gnìomh Dòchais.*

A Dhia, a chionn gu'm beil thu uile-chumhachdach, uile-thròcaireach, agus uile-mhathasach, agus ro-fhìrinneach na d' ghealladh, tha sinn 'an earbsa gu'n toir thu mathanas dhuinn na'r peacannan as leth toillteanas do Mhic Iosa Crìosta; agus gu'n cuidich thu sinn le d' ghràsan gu leantainn air gnìomhannan math a dhianamh, leis an coisinn sinn a' bheatha shìorruith a tha thu 'gealltainn duinn anns na flaitheas. *Amen.*

*Gnìomh Gràidh.*

A Dhia, bho'n a tha thu uile-mhath annad fhéin agus uile-mhathasach dhuinne, tha sinn a' toirt gaoil dhut thair gach nì le'r n-uile chridhe, le'r n-uile anam, le'r n-uile inntinn, agus le'r n-uile neart; agus air son do ghaoil-sa, tha sinn deònach

dealachadh ris a h-uile ni a roghainn air thusa 'chall leis a' pheacadh. Agus as do leth-sa tha sinn a' toirt gaoil dh'ar coimhearsnach mar dhuinn fhein, agus mathanais bho'r cridhe dh'ar naimhdean. *Amen.*

*Gnìomh Aithreachais.*

A Dhia, dh'am beil sinn a' toirt gaoil os cionn gach nì, tha sinn duilich bho ghrùnnd ar cridhe gu'n do chuir sinn mìothlachd riabh ort le'r peacannan; agus le còmhnadh do ghràs, tha sinn ag cur romhainn á so suas gu'n seachainn sinn gu ro-chùramach a h-uile peacadh agus a h-uile ceann-aobhair peacaidh. *Amen.*

*Urnaigh.*

O Thighearna nèamh agus talmhainn, tha sinn an diugh a' tighinn 'ad làthair a thairgse suas dhut ìobairt Chuirp agus Fhala do Mhic ar Slànair, mar ionann ris an ìobairt a thairg esan air a' chrois:

*An toiseach,* Gu miadachadh urraim agus glòire do d' ainm naomh—mar ìobairt-aoraidh nach fhaodar a thairgse ach dhutsa na d'ònrachd.

*'S an dara h-àite,* Mar ìobairt-bhuidheachais air son gach uile mhathais a thaobh anma agus cuirp a bhuilich thu òirnne 's air an atharrach anns an ùine 'chaidh seachad.

*'S an treas àite,* Mar ìobairt-ìocaidh air son

mathanais ar n-uile pheacannan, air am beil a nise gràin againn le'r n-uile chridhe, 's sinn ag cur romhainn le rùn làidir, nach bi sinn gu bràch tuille coireach annta.

*'S a' cheathramh àite,* Mar ìobairt-achanaich air son gràsan dhuinn fhein agus do gach neach a réir am féum agus an uireasbhuidh. Tha sinn ag achanaich ort, O 'Thighearna, tromh luaidheachd Fuil do Mhic, gu'n deònaicheadh tu d'Eaglais naomh Chaitliceach a lìonsgaradh anns gach cèarna de'n t-saoghal, 's iadsan a th' ann an dorchadas a thaobh creidimh a thoirt gu slighe na fìrinne, los gu'n tig gach uile neach a stigh do'n aon Chrò fo'n aon Bhuachaille. Deònaich do Cheannard na h-Eaglais, dh'ar n-easbuigean 's dh'ar pearsaichean-eaglais, comaradh do Spioraid Naoimh, gu 'bhi na'n iùil 's na'n solus do na creidich, agus dìchiollach a' sealltainn thairis air an tréud a tha'n earbsa riutha. Thoir neart agus gliocas do gach uachdaran saoghalta, gu h-àraid do'n *Bhànruinn*, gus iad fhéin a ghiùlan gu math an t-sluaigh a tha fo'n cùram. Deònaich gràsan an fhìor aithreachais do'n pheacach thruagh, agus rùn làidir gun bhristeadh dhaibhsan a tha ceart. Fuadaich bhuainn plàigh, gorta, cogadh, 's gach breitheanas eile a tha ar peacannan a' toilltinn. Seall a nuas na d' iochd le caoimhneas air gach neach a th' ann an éiginn air muir no air tìr, no air leaba na h-easlainte, (*gu sònraichte air, A.*) Beannaich, a

Thighearna, ar pàrantan, ar caomh-chuideachda, agus luchd-ar-leasachaidh. Beannaich gach neach air an d'rinn sinn éucoir, no dh'an d'thug sinn aobhar-peacaidh le'r droch-ghiùlan. Beannaich ar nàimhdean agus iadsan uile a tha e mar fhiachan òirnn guidhe air an son. Tha sinn ag achanaich ort gu'n dianadh tu iochd 'us bàigh ri anmannan nam marbh-chreideach a dh'fhaodadh a bhi fhathast 'an àite-diachainn ga'n uidheamachadh air son glòire fhlathanais. (*Agus an diùgh tha mi'n earbsa gu'n cuimhnich sibh A. a dh'éug. . . .*) Gu'n deònaicheadh tu an tìm a ghiorrachadh, agus an toirt á àite-dòruinne do ghlòir fhlathanais.

Agus bho'n a dh'òrduich Iosa Crìosta gu'n dianamaid an dìomhrachd àghor so a chumail 'an cleachdadh air a shon, tha sinn a' tairgse na h-Aifrinn so mar chuimhneachan-taingealachd air 'fhulangas agus air a bhàs—air 'aiseirigh ghlòrmhoir bho'n uaigh agus a dhol suas le mòralachd do nèamh. Agus gu so a bhi na's taitniche leatsa, tha sinn ga 'tairgse tromh Iosa do Mhac ionmhuinn, ar Tighearna agus ar Slànair ; agus ann an ainm na Trianaide Beannaichte, an t-Athair, agus am Mac, agus an Spiorad Naomh. *Amen.*



# ORDO MISSÆ.

## AIG CRATHADH AN UISGE-CHOISRIG.

*i. Bho Dhònach na Trianaid gu Dònach Shlat-Pailm.*

## ASPERGES.

*Ant.* ASPERGES me, Domine, hyssopo, et mundabor; lavabis me, et super nivem dealbabor.

UISGICHIDH tu mi le hìsop, a Thighearna, agus bithidh mi air mo ghlanadh; nighidh tu mi agus bithidh mi na's gile na'n sneachd.

*Ps.* Miserere mei Deus, secundum magnam misericordiam tuam.

*Sm.* Dian tròcair orm, a Dhia, a réir do mhòr thròcaire.

Gloria Patri, et Filio, et Spiritui Sancto.

Sicut erat in principio, et nunc, et semper; et in sæcula sæculorum. Amen.

Glòir do'n Athair, agus do'n Mhac, agus do'n Spiorad Naomh. Mar a bhà, agus mar a thà, agus mar a bhitheas; fad shaoghal nan saoghal. Amen.

*Ant.* Asperges me, &c.

Uisgichidh tu mi, &c.

*ii. Bho Chàisg gu Caingis.*

## VIDI AQUAM.

*Ant.* VIDI aquam egredientem de templo a latere dextro, Alleluia; et omnes ad quos pervenit aqua ista, salvi facti sunt, et dicent, Alleluia.

CHUNNAIC mi uisge a' sruthadh bho thaobh deas an tèampaill, Alleluia; agus iadsan uile gus an d'thàinig an t-uisge so, bha iad sàbhailte, agus their iad, Alleluia.

*Ps.* Confitemini Domino, quoniam bonus; quoniam in sæculum misericordia ejus.

Gloria, &c.

*Sm.* Molaibh an Tighearna, oir tha e math; oir tha a thròcair a' mairsinn gu sìorruith.

Glòir do'n Athair, &c.

***An uair a thilleas an sagart thun na h-altrach.***

*V.* Ostende nobis, Domine, misericordiam tuam.

*R.* Et salutare tuum da nobis.

*V.* Domine exaudi orationem meam.

*R.* Et clamor meus ad te veniat.

*V.* Dominus vobiscum.

*R.* Et cum spiritu tuo.

Fiach dhuinn, a Thighearna, do thròcair.

Agus deònaich dhuinn do shlàinte.

A Thighearna, éisd ri m' ùrnaigh.

Agus gu d'ionnsuidh thigeadh m'achanaich.

Gu'n robh an Tighearna maille ribh.

Agus ri d'spiorad-sa.

*Oremus.*

EXAUDI nos, Domine sancte, Pater omnipotens, æterne Deus; et mittere digneris sanctum Angelum tuum de cœlis, qui custodiat, foveat, protegat, visitet, atque defendat omnes habitantes in hoc habitaculo. Per Christum Dominum nostrum. Amen.

*Guidheamaid.*

Eisd ruinn, a Thighearna naoimh, 'Athair uile-chumhachdaich, a Dhia shìorruith: agus deònaich d'aingeal naomh a chur a nuas as na flaithis a ghleidheadh, a dh-eiridneachadh, a theasraiginn, a shealltainn, agus a dhìon gach neach a tha 's an làthair 's an tigh so. Tromh Chrìosta ar Tighearna. Amen.



# ORDO MISSÆ.

## URNAIGHEAN NA H-AIFRINN.

An uair a tha'n sagart a' tòiseachadh air an Aifrinn.

IN Nomine Patris, ✠ et Filii, et Spiritus Sancti. Amen.

AN ainm an Athar, agus a' Mhic, agus an Spioraid Naoimh. Amen.

*S.* Introibo ad altare Dei.

*S.* Theid mi stigh gu altair Dhé.

*M.* Ad Deum, qui lætificat juventutem meam.

*C.* Gu Dia a tha 'dianamh m' òige subhach.

xlii. *Salm.*

*S.* JUDICA me Deus, et discerne causam meam de gente non sanctâ; ab homine iniquo, et doloso erue me.

*S.* THOIR-SA breth orm, a Dhia, agus eadar-dhealaich mo chùis bho'n chinneadh nach naomh; bho'n duine éucorach agus chealgach teasraig mi.

*M.* Quia tu es, Deus, fortitudo mea, quare me repulisti? Et quare tristis incedo, dum affligit me inimicus?

*C.* Oir is tus', a Dhia, mo neart, carson a chuir thu bhuat mi? Agus carson is dubhach mo thriall, 's mo nàmhaid ga m' chlaoidh?

*S.* Emitte lucem tuam, et veritatem tuam; ipsa me deduxerunt, et adduxerunt in montem sanctum tuum, et in tabernacula tua.

*S.* Cuir a nuas do sholus agus d'fhìrinn; threòirich iad mi, agus thug iad mi gu d'bheinn naoimh, agus a stigh do d' phàillinnean.

*M.* Et introibo ad altare Dei; ad Deum qui lætificat juventutem meam.

*C.* Agus theid mi stigh gu altair Dhé; gu Dia a tha a' dianamh m' òige subhach.

| | |
|---|---|
| *S.* Confitebor tibi in citharâ, Deus, Deus meus; quare tristis es, anima mea, et quare conturbas me? | *S.* Bheir mi moladh dhut air a' chlàrsaich, a Dhia, mo Dhia; ciod uime a tha thu dubhach, m' anam? agus carson a tha thu ag cur bruaidlein orm? |
| *M.* Spera in Deo, quoniam adhuc confitebor illi: salutare vultûs mei, et Deus meus. | *C.* Cuir d'earbsa ann an Dia, oir fhathast bheir mi moladh dha: slàinte mo ghnùise, agus mo Dhia. |
| *S.* Gloria Patri, et Filio, et Spiritui Sancto. | *S.* Glòir do'n Athair, agus do'n Mhac, agus do'n Spiorad Naomh. |
| *M.* Sicut erat in principio, et nunc, et semper, et in sæcula sæculorum. Amen. | *C.* Mar a bhà, 's mar a thà, 's mar a bhitheas, fad shaoghal nan saoghal. Amen. |
| *S.* Introibo ad altare Dei. | *S.* Theid mi stigh gu altair Dhé. |
| *M.* Ad Deum, qui lætificat juventutem meam. | *C.* Gu Dia a tha 'dianamh m' òige subhach. |
| *S.* Adjutorium nostrum in nomine Domini. | *S.* Tha ar cobhair ann an ainm an Tighearna. |
| *M.* Qui fecit cœlum et terram. | *C.* A rinn nèamh agus talamh. |
| *S.* Confiteor Deo omnipotenti, &c. | *S.* Tha mi ag aideachadh do Dhia, &c. |
| *M.* Misereatur tui omnipotens Deus, et dimissis peccatis tuis, perducat te ad vitam æternam. | *C.* Gu'n dianadh Dia uile-chumhachdach tròcair ort, gu'm mathadh e dhut do pheacannan, agus gu'n stiùireadh e thu gu beatha shìorruith. |
| *S.* Amen. | *S.* Amen. |
| *M.* Confiteor Deo omnipotenti, beatæ Mariæ semper Virgini, beato Michaeli | *C.* Tha mi ag aideachadh do Dhia uile-chumhachdach, do naomh Mhoire 'bha riabh |

Archangelo, beato Joanni Baptistæ, sanctis Apostolis Petro et Paulo, omnibus sanctis, et tibi Pater, quia peccavi nimis cogitatione, verbo, et opere, meâ culpâ, meâ culpâ, meâ maximâ culpâ. Ideo precor beatam Mariam semper Virginem, beatum Michaelem Archangelum, beatum Joannem Baptistam, sanctos Apostolos Petrum et Paulum, omnes sanctos, et te, Pater, orare pro me ad Dominum Deum nostrum.

na 'h-Oigh, do Naomh Mìcheil an t-Ard-Aingeal, do Naomh Eòin Baiste, do na naomh Ostail Peadar agus Pòl, do na Naoimh uile, agus dhuibhse, 'Athair, gu'n do pheacaich mi gu trom le m' smaointean, le m' bhriathran, 's le m' ghnìomhannan, le m' choire fhein, le m' choire fhein, le m' mhòr choire fhein. Air an aobhar sin tha mi 'guidhe air naomh Mhoire 'bha riabh na 'h-Oigh, air Naomh Mìcheil an t-Ard-Aingeal, air Naomh Eòin Baiste, air na naomh Ostail Peadar agus Pòl, air na Naoimh uile, agus oirbhse, 'Athair, ùrnaigh a dhianamh ris an Tighearna ar Dia air mo shon.

*S.* Misereatur vestri omnipotens Deus, et dimissis peccatis vestris, perducat vos ad vitam æternam.

*S.* Gu'n dianadh Dia uile-chumhachdach tròcair oirbh, gu'm mathadh e dhuibh ur peacannan, agus gu'n stiùireadh e sibh gu beatha shìorruith.

*M.* Amen.

*C.* Amen.

*S.* ✠ Indulgentiam, absolutionem, et remissionem, peccatorum nostrorum, tribuat nobis omnipotens et misericors Dominus.

*S.* Gu'n tugadh an Tighearna uile-chumhachdach agus tròcaireach mathanas, fuasgladh, agus saorsa dhuinn na 'r peacannan.

*C.* Amen.

*M.* Amen.

*S.* Deus, tu conversus vivificabis nos.

*S.* A Dhia, tionndaidhidh tu ruinn agus beothaichidh tu sinn.

*M.* Et plebs tua lætabitur in te.

*S.* Ostende nobis, Domine, misericordiam tuam.

*M.* Et salutare tuam da nobis.

*S.* Domine, exaudi orationem meam.

*M.* Et clamor meus ad te veniat.

*S.* Dominus vobiscum.

*M.* Et cum spiritu tuo.

*C.* Agus ni do shluagh subhachas annad.

*S.* Fiach dhuinn, a Thighearna, do thròcair.

*C.* Agus deònaich dhuinn do shlàinte.

*S.* A Thighearna, éisd ri m' ùrnaigh.

*C.* Agus gu d' ionnsaidh thigeadh m' achanaich.

*S.* Gu'n robh an Tighearna maille ribh.

*C.* Agus ri d' spiorad-sa.

**An uair a tha'n sagart a' dìreadh thun na h-altrach.**

OREMUS.

AUFER a nobis, quæsumus, Domine, iniquitates nostras; ut ad Sancta Sanctorum puris mereamur mentibus introire. Per Christum Dominum nostrum. Amen.

GUIDHEAMAID.

BUIN dhinn ar ciontan, a Thighearna, tha sinn ag guidhe ort, los gu'n toill sinn dol a stigh le cridhe glan do'n ionad-naomh. Tromh Chrìosta ar Tighearna. Amen.

An uair a tha'n sagart a' pògadh na h-altrach.

ORAMUS te, Domine, per merita sanctorum tuorum, quorum reliquiæ hic sunt, et omnium sanctorum: ut indulgere digneris omnia peccata mea. Amen.

THA sinn ag guidhe ort, a Thighearna, tromh thoilltleanas do Naomh leis an leis na tàibhsealan a tha'n so, agus nan Naomh uile, gu'n deònaicheadh tu m' uile pheacannan a mhathadh dhomh. Amen.

AN T-INTROITUS.

BENEDICTA sit sancta Trinitas, atque indivisa Unitas: confitebimur ei, quia fecit

BEANNAICHTE gu'n robh an Trianaid naomh agus an Aonachd neodhealaichte :

nobiscum misericordiam suam. *Ps.* Domine, Dominus noster, quàm admirabile est nomen tuum in universâ terrâ !

*V.* Gloria Patri, &c.

bheir sinn glòir dha, oir rinn e tròcair oirnn. *Sm.* A Thighearna, ar Tighearna, nach àghor d'ainm air an talamh uile!

Glòir do'n Athair, &c.

## Aig Kyrie Eleison.

*S.* Kyrie eleison.

*M.* Kyrie eleison.

*S.* Kyrie eleison.

*M.* Christe eleison.

*S.* Christe eleison.

*M.* Christe eleison.

*S.* Kyrie eleison.

*M.* Kyrie eleison.

*S.* Kyrie eleison.

*S.* A Thighearna, dian tròcair oirnn.

*C.* A Thighearna, dian tròcair oirnn.

*S.* A Thighearna, dian tròcair oirnn.

*C.* A Chrìosta, dian tròcair oirnn.

*S.* A Chrìosta, dian tròcair oirnn.

*C.* A Chrìosta, dian tròcair oirnn.

*S.* A Thighearna, dian tròcair oirnn.

*C.* A Thighearna, dian tròcair oirnn.

*S.* A Thighearna, dian tròcair oirnn.

## Gloria in Excelsis.

Gloria in excelsis Deo, et in terrâ pax hominibus bonæ voluntatis. Laudamus te, benedicimus te, adoramus te, glorificamus te. Gratias agimus tibi propter magnam gloriam tuam. Domine Deus, Rex cælestis,

Glòir do Dhia anns na h-àrdaibh, agus air talamh sìth do luchd na deagh thoile. Tha sinn a' toirt molaidh dhut, tha sinn a' toirt beannachaidh dhut, tha sinn a' toirt aoraidh dhut, tha sinn a' toirt glòire dhut.

Deus Pater omnipotens. Domine Fili unigenite Jesu Christe. Domine Deus, Agnus Dei, Filius Patris. Qui tollis peccata mundi, miserere nobis. Qui tollis peccata mundi, suscipe deprecationem nostram. Qui sedes ad dexteram Patris, miserere nobis. Quoniam Tu solus sanctus ; Tu solus Dominus ; Tu solus altissimus, Jesu Christe, cum Sancto Spiritu, in gloriâ Dei Patris. Amen.

Tha sinn a' toirt buidheachais dhut air son do mhòr ghlòire. A Thighearna Dia, a Righ Nèamh, a Dhia an t-Athair uile-chumhachdach. A Thighearna, 'Aonghin Mhic, Iosa Crìosta : a Thighearna Dia, Uan Dhé, Mac an Athar. Thusa a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail dian tròcair oirnn. Thusa a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail gabh ri 'r n-ùrnaighean. Thusa a tha na d'shuidhe air deaslàimh an Athar, dian tròcair oirnn. Oir is tusa 'mhàin a tha naomh ; is tusa 'mhàin a 's Tighearna ; is tusa 'mhàin a 's àirde, 'Iosa Chriosta, maille ris an Spiorad Naomh, ann an glòir Dhé an t-Athair. Amen.

*S.* Dominus vobiscum.

*S.* Gu'n robh an Tighearna maille ribh.

*M.* Et cum spiritu tuo.

*C.* Agus ri d' spiorad-sa.

*Oremus.*

Omnipotens sempiterne Deus, qui dedisti famulis tuis in confessione veræ fidei, æternæ Trinitatis gloriam agnoscere, et in potentia majestatis adorare unitatem ; quæsumus, ut ejusdem fidei firmitate, ab omnibus semper muniamur adversis. Per Dominum nostrum Jesum Christum Filium tuum, qui tecum vivit et

*Guidheamaid.*

A Dhia uile-chumhachdaich shìorruith, a thiùraich do d' sheirbhisich, ann an aidmheil an fhìorchreidimh, glòir na Trianaide sìorruith aideachadh, agus ann an cumhachd na mòrachd aoradh a thoirt do'n aonach'd ; deònaich le bunailteas daingeann 's a' chreideamh chiadna, gu'm bi sinn tìarainnte daonnan bho gach

regnat in unitate Spiritus Sancti, Deus :

truaighe. Tromh Iosa Crìosta, do Mhac, ar Tighearna, Dia a tha beò agus a' rian maille riutsa ann an aonachd an Spioraid Naoimh :

*S.* Per omnia sæcula sæculorum.

*S.* Fad shaoghal nan saoghal.*

*M.* Amen.

*C.* Amen.

AN LITIR (Rom. xi. 33-36).

O ALTITUDO divitiarum sapientiæ, et scientiæ Dei : quam incomprehensibilia sunt judicia ejus, et investigabiles viæ ejus ! Quis enim cognovit sensum Domini ? Aut quis consiliarius ejus fuit? Aut quis prior dedit illi, et retribuetur ei ? Quoniam ex ipso, et per ipsum, et in ipso, sunt omnia : ipsi honor et gloria in sæcula. Amen.

*M.* Deo gratias.

O DOIMHNE saibhreas gliocas agus eolas De : nach do-thuigsinneach a bhreitheanasan, 's do-rannsaichte a rathaidean ! Oir co dha'm b'aithne beachd an Tighearna ? No co b'fhear comhairle dha ? No co thug dha an toiseach, us diolar dha ? Oir 'sann bhuaith-san, agus troimh-san, agus annsan a tha h-uile ni : dhasan gun robh onair us glòir gu siorruidh. Amen.

*C.* Taing do Dhia.

AN GRADUAL.

BENEDICTUS es, Domine, qui intueris abyssos, et sedes super Cherubim. Benedictus es, Domine, in firmamento cœli, et laudabilis in sæcula. Alleluia, Alleluia. Benedictus es, Domine Deus Patrum nostrorum, et laudabilis in sæcula. Alleluia.

Is beannaichte thusa 'Thighearna, a tha 'gabhail beachd air na h-aigeil, 's a tha na d'shuidhe air na Cherubim. Is beannaichte thusa, a Thighearna, ann an spéur Nèamh, agus is airidh air cliù gu sìorruith. Alleluia, Alleluia. Is beannaichte thusa, a Thighearna Dia ar n-athraichean, agus is airidh air cliù gu sìorruith. Alleluia.

* Tha'n ùrnaigh so 's an ùrnaigh mu dheireadh, an Litir, an Gradual, an Soisgeul, agus Secreta, ag atharrachadh a réir an latha-fhéille.

### Munda cor meum.

Munda cor meum, ac labia mea, omnipotens Deus, qui labia Isaiæ Prophetæ calculo mundasti ignito; ita me tua grata miseratione dignare mundare, ut sanctum evangelium tuum digne valeam nuntiare. Per Christum Dominum nostrum. Amen.

*S.* Dominus vobiscum.

*M.* Et cum spiritu tuo.

*S.* Sequentia (*vel* initium) sancti Evangelii secundum, N.

*M.* Gloria tibi, Domine.

Glan mo chridhe 's mo bhilean, a Dhia uile-chumhachdaich, a ghlan bilean an fhàidh Isàia le éibhleig theine: as leth do chaomh thròcaire, deònaich mo ghlanadh air sheòl 's gur h-urrainn domh do shoisgeul naomh a chur gu h-iomchuidh 'an céill. Tromh Chriosta ar Tighearna. Amen.

*S.* Gu'n robh an Tighearna maille ribh.

*C.* Agus ri d' spiorad-sa.

*S.* Earrann de'n t-Soisgeul naomh (*no* toiseach an t-Soisgeil naoimh) a réir Naomh . . .

*C.* Glòir dhutsa, a Thighearna.

### An Soisgeul (Matu xxviii. 18-20).

In illo tempore: Dixit Jesus discipulis suis: Data est mihi omnis potestas in cœlo et in terra. Euntes ergo, docete omnes gentes, baptizantes eos in nomine Patris, et Filii, et Spiritus Sancti; docentes eos servare omnia quæcumque mandavi vobis. Et ecce ego vobiscum sum omnibus diebus, usque ad consummationem sæculi.

'S an àm ud: Thuirt Iosa ri 'dheisciobuil: Thugadh dhomhsa a h-uile cumhachd air neamh 's air talamh. Falbhaibh mata, agus teagaisgibh a h-uile cinneadh, 'gam baisteadh an ainm an Athar, agus a' Mhic, agus an Spioraid Naoimh; a' teagasg dhaibh a h-uile ni a chumail a dh'àithn mise oirbh: agus, seall, tha mise maille ribh h-uile latha gu deireadh an t-saoghail.

*M.* Laus tibi, Christe.
*S.* Per Evangelica dicta deleantur nostra delicta.

*C.* Cliù dhutsa, a Chrìosta.
*S.* Gu'n robh ar peacannan air an dubhadh as le briathran an t-Soisgeil.

A' Chréud.

**Credo in unum Deum, Patrem omnipotentem, Factorem cœli et terræ, visibilium omnium et invisibilium.**

Creidim ann an aon Dia, an t-Athair uile-chumhachdach, Cruthadair nèamh agus talmhainn, a h-uile nì fhaicinnich agus neo-fhaicinnich.

**Et in unum Dominum** Jesum Christum, Filium Dei unigenitum, et ex Patre natum ante omnia sæcula. Deum de Deo, lumen de lumine, Deum verum de Deo vero; genitum non factum, consubstantialem Patri, per quem omnia facta sunt. Qui propter nos homines, et propter nostram salutem, descendit de cœlis; et incarnatus est de Spiritu Sancto, ex Mariâ Virgine; ET HOMO FACTUS EST. Crucifixus etiam pro nobis, sub Pontio Pilato passus, et sepultus est. Et resurrexit tertiâ die secundum scripturas; et ascendit in cœlum, sedet ad dexteram Patris; et iterum venturus est cum gloriâ, judicare vivos et

Agus ann an aon Thighearna Iosa Crìosta, Aonghin-Mhic Dhé, agus a rugadh bho'n Athair romh gach linn. Dia de Dhia; Solus de Sholus; fìor Dhia de fhìor Dhia; ginte cha'n ann diante; de'n aon shusbaint ris an Athair, leis an d'rinneadh a h-uile ni. A thàinig a nuas as na flaithis air ar son-ne daoine, agus gus ar sàbhaladh; *agus a ghabh feòil leis an Spiorad Naomh de'n Oigh Moire: AGUS A RINNEADH NA'DHUINE Chéusadh e cuideachd air ar son, dh'fhuilig e fo Phontius Pilat, agus thìodhlaiceadh e. Agus dh'éirich e rithist an treas latha a réir nan sgriobtur; agus chaidh e suas do nèamh; tha e na 'shuidhe air deaslàimh an

* Aig na briathran so lùb air do leth-ghlùn.

mortuos ; cujus regni non erit finis.

Athar : agus thig e a rithist le glòir a thoirt breth air bheòtha 's air mhairbh : air a rìgheachd cha bhi crìoch.

Et in Spiritum Sanctum, Dominum et vivificantem, qui ex Patre Filioque procedit ; qui cum Patre et Filio simul adoratur, et conglorificatur ; qui locutus est per Prophetas.

Agus anns an Spiorad Naomh, Tighearna agus Tobhartair na beatha, a tha a' tighinn bho'n Athair agus bho'n Mhac. A thathas ag aoradh agus ag co-ghlòrachadh maille ris an Athair agus ris a' Mhac ; a labhair leis na Fàidhean.

Et unam sanctam Catholicam et Apostolicam Ecclesiam. Confiteor unum baptisma in remissionem peccatorum. Et expecto resurrectionem mortuorum, et vitam venturi sæculi. Amen.

Agus 'an aon Eaglais naoimh Chaitlicich agus Ostalaich. Tha mi ag aidmheil aon bhaistidh gu mathanas pheacannan. Agus tha mo dhùil ri aiseirigh nam marbh, agus ri beatha an t-saoghail a tha ri tighinn. Amen.

*S.* Dominus vobiscum.

*S.* Gu'n robh an Tighearna maille ribh.

*M.* Et cum spiritu tuo.

*C.* Agus ri d' spiorad-sa.

### An t-Offertorium.

Benedictus sit Deus Pater, unigenitusque Dei Filius, Sanctus quoque Spiritus ; quia fecit nobiscum misericordiam suam.

Beannaichte gu'n robh Dia an t-Athair, agus Aonghin-Mhic Dhé, agus maraon an Spiorad Naomh ; oir dh'fhiach e a thròcair dhuinn.

### Aig Tairgse an Arain.

Suscipe, sancte Pater, omnipotens, æterne Deus, hanc immaculatam Hostiam,

Athair naoimh, a Dhia uile-chumhachdaich, shìorruith, gabh an tobhartas

quam ego indignus famulus tuus offero tibi Deo meo vivo et vero, pro innumerabilibus peccatis et offensionibus et negligentiis meis, et pro omnibus circumstantibus; sed et pro omnibus fidelibus Christianis, vivis atque defunctis; ut mihi et illis proficiat ad salutem in vitam æternam. Amen.

fìorghlan so, a tha mise do sheirbhiseach neo-airidh a' tairgsinn dhut, mo Dhia beò agus fìor, ann an éirig mo pheacannan, mo chiontan, agus mo dhearmad gun àirimh, agus air son gach neach 's an làthair, 's maraon air son nan creideach uile, beò agus marbh, los e 'bhi stàthor dhòmhsa agus dhaibhsan a thaobh sàbhalaidh gu beatha shìorruith. Amen.

### Aig cur an fhìona agus an uisge anns a' chailis.

Deus, qui humanæ substantiæ dignitatem mirabiliter condidisti, et mirabilius reformâsti; da nobis per hujus Aquæ et Vini mysterium, ejus divinitatis esse consortes, qui humanitatis nostræ fieri dignatus est particeps, Jesus Christus Filius tuus Dominus noster; qui tecum vivit et regnat, in unitate Spiritûs Sancti, Deus, per omnia sæcula sæculorum. Amen.

A Dhia, a dhealbh gu h-àghor inbhe na daondachd, agus a dh'ath-nuadhaich na b'àghoir' e, deònaich dhuinne as leth dìomhrachd an Uisge agus an Fhìona so, a bhi na 'r co-phàirtichean de 'dhiadhachd-san a dhèonaich a bhi na 'cho-pàirtiche de 'r daondachd-ne, do Mhac-san Iosa Crìosta ar Tighearna; Dia, a tha beò 's a' rian maille riutsa ann an aonachd an Spioraid Naoimh, fad shaoghal nan saoghal. Amen.

### Aig tairgsinn na cailise.

Offerimus tibi, Domine, Calicem salutaris, tuam deprecantes clementiam, ut in conspectu divinæ Majestatis tuæ, pro nostrâ et totius

Tha sinn a' tairgsinn dhut, a Thighearna, cailis an t-sàbhalaidh, ag guidhe air do thròcair, gu'n éirich i suas le fàileadh cùbhraidh

mundi salute, cum odore suavitatis ascendat. Amen.

'an làthair do Mhòrachd diadhaidh air son ar sàbhalaidh fhein agus an t-saoghail uile. Amen.

In spiritu humilitatis, et in animo contrito suscipiamur â te, Domine ; et sic fiat sacrificium nostrum in conspectu tuo hodie, ut placeat tibi, Domine Deus.

Ann an spiorad na h-irisleachd, agus le cridhe brùite, deònaich gabhail ruinn, a Thighearna : agus gu'm bi ar n-ìobairt an diugh diante na d'làthair air dhòigh a ni taitneach dhut i, a Thighearna Dia.

Veni, sanctificator, omnipotens æterne Deus, et bene ✠ dic hoc sacrificium Tuo sancto Nomini præparatum.

Thig-sa, a Naomhaichear, a nuas, a Dhia uile-chumhachdaich, shìorruith, agus beannaich an ìobairt so a th' air a h-ullachadh ann an onair d'ainme naoimh.

xxv. *Salm.—Lavabo.*

Lavabo inter innocentes manus meas ; et circumdabo altare tuum, Domine :

Nighidh mi mo lamhan am measg nan neochiontach, agus iadhaidh mi mu d'altair, a Thighearna :

Ut audiam vocem laudis, et enarrem universa mirabilia tua.

Los gu'n cluinn mi fonn cliù, s gu'n cuir mi 'n céill d'uile bheartan iongantach.

Domine, dilexi decorem domûs tuæ, et locum habitationis gloriæ tuæ.

A Thighearna, ghràdhaich mi maise do thighe, agus ionad-còmhnaidh do ghlòire.

Ne perdas cum impiis, Deus, animam meam, et cum viris sanguinum vitam meam.

Na cuir as do m' anam, a Dhia, maille ri luchd-na-mollachd, no do m' bheatha maille ri luchd-na-fala.

In quorum manibus iniquitates sunt ; dextera eorum repleta est muneribus.

Tha lochdan na 'n lamhan: tha an làmh dheas làn de dhuaisean.

Ego autem in innocentiâ meâ ingressus sum ; redime me, et miserere mei.

Pes meus stetit in directo; in ecclesiis benedicam te Domine.

Gloria Patri, &c.

Ach mise ghluais mi am neochiontas : saor mi, agus dian tròcair orm.

Sheas mo chas air an t-slighe dhìrich : anns na h-eaglaisean beannaichidh mi thu, a Thighearna.

Gloir do'n Athair, &c.

An uair a tha'n sagart ga 'chromadh fhein aig miadhon na h-altrach.

Suscipe, sancta Trinitas, hanc oblationem, quam tibi offerimus ob memoriam Passionis, Resurrectionis, et Ascensionis Jesu Christi Domini nostri; et in honorem beatæ Mariæ semper Virginis, et beati Joannis Baptistæ, et sanctorum Apostolorum Petri et Pauli, et istorum, et omnium Sanctorum ; ut illis proficiat ad honorem, nobis autem ad salutem ; et illi pro nobis intercedere dignentur in cœlis, quorum memoriam agimus in terris. Per eundem Christum Dominum nostrum. Amen.

Gabh, a Thrianaid naomh, an ìobairt so a tha sinn a' tairgsinn dhut mar chuimhneachan air pàis, air aiseirigh, agus air deasghabhail ar Tighearna Iosa Crìosta ; agus ann an onair naomh Mhoire 'bha riabh na 'h-Oigh, Naomh Eoin Baiste, nan naomh Ostal Peadar agus Pòl, agus nan Naomh so, agus nan Naomh uile ; gu'n tigeadh i gu onair dhaibhsan agus gu sàbhaladh dhuinne : agus gu'n deònaicheadh iadsan air am beil sinn a' toirt cuimhne air talamh, eadar-ghuidhe a dhianamh air ar son anns na flaithis. Tromh Chrìosta ciadna ar Tighearna. Amen.

*S.* Orate, Fratres, ut meum ac vestrum sacrificium acceptabile fiat apud Deum Patrem omnipotentem.

*M.* Suscipiat Dominus

*S.* Guidhibh, a bhràithrean, m' ìobairt 's ur n-ìobairt-se a bhi taitneach do Dhia an t-Athair uilechumhachdach.

*C.* Gu'n gabhadh an



sacrificium de manibus tuis ad laudem et gloriam nominis sui, ad utilitatem quoque nostram, totiusque Ecclesiæ suæ sanctæ.

Tighearna an ìobairt as do lamhan, gu moladh agus glòir dh'a ainm fhein, gu stàth dhuinne, agus dh'a Eaglais naoimh gu h-iomlan.

AIG NA SECRETA.

SANCTIFICA, quæsumus, Domine Deus noster, per tui sancti nominis invocationem, hujus oblationis hostiam; et per eam nosmetipsos tibi perfice munus æternum. Per Dominum, &c.

NAOMHAICH, guidhimid ort, a Thighearna ar Dia, as leth ar gairm air d'ainm naomh, tobhartas na tairgse so; agus as a leth dian sinne fhein na 'r tìodhlaic sìorruith dhutsa. Tromh, &c.

AIG AN ROIMHRADH.

*S.* Per omnia sæcula sæculorum.

*M.* Amen.

*S.* Dominus vobiscum.

*M.* Et cum spiritu tuo.

*S.* Sursum corda.

*M.* Habemus ad Dominum.

*S.* Gratias agamus Domino Deo nostro.

*M.* Dignum et justum est.

*S.* Fad shaoghal nan saoghal.

*C.* Amen.

*S.* Gu'n robh an Tighearna maille ribh.

*C.* Agus ri d' spiorad-sa.

*S.* Togaibh suas ur cridheachan.

*C.* Tha iad 'an togail suas againn ris an Tighearna.

*S.* Thugamaid buidheachas do'n Tighearna ar Dia.

*C.* Is freagrach agus is ceart sin.

VERE dignum et justum est, æquum et salutare, nos tibi semper et ubique gratias agere, Domine sancte, Pater omnipotens, æterne Deus.

GU fìrinneach is freagrach agus ceart, réusanta agus slàinteil, gu'n tugamaid anns gach àm agus àite buidheachas dhutsa, a Thighearna naoimh, 'Athair uile-chumhachdaich, a Dhia shìorruith.

Qui cum unigenito Filio tuo, et Spiritu Sancto, unus es Deus, unus es Dominus: non in unius singularitate Personæ, sed in unius Trinitate substantiæ. Quod enim de tua gloria, revelante te, credimus, hoc de Filio tuo, hoc de Spiritu Sancto, sine differentia discretionis sentimus. Ut in confessione veræ sempiternæque Deitatis, et in Personis proprietas, et in essentia unitas, et in Majestate adoretur æqualitas.

A tha le d'Aonghin-Mhic agus leis an Spiorad Naomh, na d' aon Dia, na d' aon Tighearna: cha'n ann 'an aonachd aon Phearsa, ach 'an Trianaid de'n aon shusbaint. Oir na tha sinn ag creidsinn mu d'ghlòir-sa, mar a thaisbean thu, sin tha sinn ag creidsinn mu d' Mhac, sin mu'n Spiorad Naomh, gun mhùth-adh-eadardhealachaidh. Air chor 's ann an aidmheil na fìor dhiadhachd sìorruith, gu'n aorar na Pearsaichean fos leth, agus aonachd anns an t-susbaint, agus ionann-achd anns a' Mhòrachd.

Quam laudant Angeli atque Archangeli, Cherubim quoque ac Seraphim, qui non cessant clamare quotidie, una voce dicentes:

A tha na h-Ainglean agus na h-Ard-ainglean, agus amhuil sin na Cherubim agus na Seraphim a' moladh, 's iad gun sgur ag glaodh-aich gach latha, le aonghuth, ag ràdh:

SANCTUS, SANCTUS, SANCTUS, Dominus Deus Sabaoth.

Is NAOMH, NAOMH, NAOMH, Tighearna Dia nam feachd.

Pleni sunt cœli et terra gloriâ tuâ.

Tha nèamh agus talamh làn de d'ghlòir.

Hosanna in excelsis.

Hosanna anns na h-àrd-aibh.

Benedictus qui venit in nomine Domini.

Is beannaichte esan a tha 'tighinn 'an ainm an Tigh-earna.

Hosanna in excelsis.

Hosanna anns na h-àrdaibh.

# CANON MISSÆ.

TE igitur, clementissime Pater, per Jesum Christum Filium tuum Dominum nostrum, supplices rogamus, ac petimus, uti accepta habeas, et benedicas, hæc✠dona, hæc✠munera, hæc✠sancta sacrificia illibata, in primis quæ tibi offerimus pro Ecclesiâ tuâ sanctâ Catholicâ : quam pacificare, custodire, adunare, et regere digneris toto orbe terrarum, una cum famulo tuo Papa nostro *N.* et Antistite nostro *N.* et omnibus orthodoxis atque Catholicæ et Apostolicæ fidei cultoribus.

AIR an aobhar sin, 'Athair uile-thròcairich, tha sinn gu h-iriseal ag guidhe 's ag achanaich ort, as leth Iosa Chrìosta do Mhac ar Tighearna, gu'n gabhadh tu le deagh-ghean, agus gu'm beannaicheadh tu, na tìodhlaicean so, na tobhartais so, na h-ìobairtean naomh fìorghlan so, a tha sinn 'an tùs a' tairgsinn suas dhut air son d'Eaglais naoimh Caitlicich ; deonaich dhi sìth, dìon, aonachd, agus deagh-rian anns gach cèarna de'n t-saoghal ; agus amhuil sin air son do sheirbhisich am Pàp, *A.* air son ar n-Easbuig, *A.* 's air son nam fìorchreideach uile 's luchdaidmheil a' Chreidimh Chaitlicich agus Ostalaich.

**Aig Cuimhneachadh nam beò.**

MEMENTO, Domine, famulorum famularumque tuarum, *N.* et *N.*

Et omnium circumstantium quorum tibi fides cognita est, et nota devotio, pro quibus tibi offerimus, vel qui tibi offerunt hoc sacrificium laudis, pro se

CUIMHNICH, a Thighearna, air do sheirbhisich 's air do bhanseirbhisich, *A.*

Agus air gach neach 's an làthair (is eòl dhut an creideamh agus is léir dhut an cràbhadh) air son am beil sinne, no a tha iad fhein, a' tairgsinn na h-ìobairt-molaidh so

suisque omnibus, pro redemptione animarum suarum, pro spe salutis et incolumitatis suæ, tibique reddunt vota sua æterno Deo, vivo et vero.

dhut air an son fhéin 's na bhuineas dhaibh, air son saoradh an anmannan, air son dòchas an sàbhalaidh agus an tiarainnteachd, agus a tha a' dìol am bóidean dhutsa an Dia beò agus fior.

Communicantes, et memoriam venerantes in primis gloriosæ semper Virginis Mariæ, Genitricis Dei et Domini nostri Jesu Christi: sed et beatorum Apostolorum ac Martyrum tuorum, Petri et Pauli, Andreæ, Jacobi, Joannis, Thomæ, Jacobi, Philippi, Bartholomæi, Matthæi, Simonis et Thadæi, Lini, Cleti, Clementis, Xysti, Cornelii, Cypriani, Laurentii, Chrysogoni, Joannis et Pauli, Cosmæ et Damiani, et omnium Sanctorum tuorum; quorum meritis precibusque concedas, ut in omnibus protectionis tuæ muniamur auxilio. Per eundem Christum Dominum nostrum. Amen.

Ga'r cur fhein 'an cochomunn ri, 's a' toirt cuimhne gu h-urramach 's a' chiad àite air Moire ghlòrmhoir a bha riabh na 'h-Oigh, Màthair ar Dé 's ar Tighearna Iosa Criosta; agus air d' Ostail 's do Mhartairean beannaichte Peadar agus Pòl, Anndra, Séumas, Eòin, Tómas, Séumas, Philip, Bartholome, Matu, Simon 's Thàde, Linus, Cletus, Clement, Xystus, Cornelius, Cyprian, Labhruinn, Chrysogonus, Eòin agus Pòl, Cosmas agus Damian, agus do Naoimh uile: as leth an toillteanais agus an ùrnaighean, deònaich dhuinn a bhi air ar dìon anns gach nì le còmhnadh do thiarmainn. Tromh Chrìosta ciadna ar Tighearna. Amen.

**An uair a tha'n sagart ag cumail a lamhan os cionn an tobhartais.**

Hanc igitur oblationem servitutis nostræ, sed et cunctæ familiæ tuæ, quæ-

Air an aobhar sin, guidhimid ort, a Thighearna, gabhail gu gràsor ri tobh-

sumus, Domine, ut placatus accipias; diesque nostros in tuâ pace disponas, atque ab æternâ damnatione nos eripi, et in electorum tuorum jubeas grege numerari. Per Christum Dominum nostrum. Amen.

artas so ar seirbhis-ne 's seirbhis do mhuinntreach uile; agus ar làithean a rian na d' shìth; agus òrd-uchadh sinn a bhi air ar teasraiginn bho dhìteadh sìorruith, 's a bhi air ar n-àireamh 'an tréud do dhaoine taghte. Tromh Chrìosta ar Tighearna. Amen.

Quam oblationem tu, Deus, in omnibus, quæsumus, benedic✠tam, adscrip✠tam, ra✠tam, rationabilem, acceptabilemque facere digneris; ut nobis Cor✠pus et San✠guis fiat dilectissimi Filii tui Domini nostri Jesu Christi.

An tobhartas so, a Dhia, guidhimid, gu'n deònaichеadh tu a bheannachadh, a choisrigeadh, a dhaingneachadh, a dhianamh spioradail, 's taitneach 's gach dòigh; los gu'n dianar dheth dhuinne Corp agus Fuil do Mhic uile-ionmhuinn ar Tighearna Iosa Crìosta.

**Aig a Choisrigeadh.**

Qui pridiè quàm pateretur, accepit panem in sanctas ac venerabiles manus suas: et elevatis oculis in cœlum, ad te Deum Patrem suum omnipotentem, tibi gratias agens, bene✠dixit, fregit, deditque discipulis suis, dicens: Accipite et manducate ex hoc omnes: Hoc est enim corpus meum.

Esan an là mu'n d' fhuilig e, a ghlac aran na 'lamhan naomh agus urramach, agus a shuilean 'an togail suas ri nèamh, riutsa, a Dhia, 'Athair uile-chumhachdach, a' toirt taing dhut, bheannaich e, bhrist e, 's thug e dh'a dheisciopuil, ag radh: Gabhaibh agus ithibh uile dheth so; oir 'se so mo chorpsa.

Simili modo postquam cœnatum est, accipiens et hunc præclarum calicem in

Air an dóigh chiadna an déigh na suipreach, ag glacadh na cailis àghoir so

sanctas ac venerabiles manus suas: item tibi gratias agens, bene✠dixit, deditque discipulis suis, dicens: Accipite et bibite ex eo omnes: HIC EST ENIM CALIX SANGUINIS MEI NOVI ET ÆTERNI TESTAMENTI: MYSTERIUM FIDEI: QUI PRO VOBIS ET PRO MULTIS EFFUNDETUR IN REMISSIONEM PECCATORUM.

na 'lamhan naomh agus urramach, cuideachd a' toirt taing dhutsa, bheannaich e, 's thug e dh'a dheisciopuil, ag ràdh: Gabhaibh agus òlaibh uile dheth: OIR 'SI SO CAILIS M' FHUILSE AN TIOMNAIDH NUAIDH AGUS SHIORRUITH, MISTIRE A' CHREIDIMH, A DHÒIRTEAR AIR UR SON-SE 'S AIR SON MÒRAIN GU MATHANAS PHEACANNAN

Hæc quotiescumque feceritis, in mei memoriam facietis.

Cho tric 's a ni sibh so, dianaibh e mar chuimhneachan ormsa.

An deaghaidh a' Choisrigidh.

UNDE et memores, Domine, nos servi tui, sed et plebs tua sancta, ejusdem Christi Filii tui Domini nostri tam beatæ passionis, necnon et ab inferis resurrectionis, sed et in cœlos gloriosæ ascensionis: offerimus præclaræ Majestati tuæ, de tuis donis ac datis, Hostiam✠puram, Hostiam ✠ sanctam, Hostiam ✠ immaculatam, panem ✠ sanctum vitæ æternæ, et calicem ✠ salutis perpetuæ.

AIR an aobhar sin, a Thighearna, ag cuimhneachadh air pàis bheannaichte Chrìosta chiadna do Mhac ar Tighearna, amhuil 's air 'aiseirigh á ifrinn, agus air a dheasghabhail ghlòrmhoir do nèamh, tha sinn, do sheirbhisich 's maraon do shluagh naomh, a' tairgsinn do d' mhòrachd dhiadhaidh, de d' thìodhlaicean 's de d' ghibhtean fhéin, Iobairt fìorghlain, Iobairt naoimhe, Iobairt gunsmal, aran naomh na beatha sìorruith, agus cailis an t-sàbhalaidh mhaireannaich.

An uair a tha'n sagart a' sgaoileadh a lamhan.

Supra quæ propitio ac sereno vultu respicere dig-

Gu'm b'e do thoil sealltainn a nuas orra le gnùis

neris, et accepta habere, sicuti accepta habere dignatus es munera pueri tui justi Abel, et sacrificium Patriarchæ nostri Abrahæ; et quod tibi obtulit summus sacerdos tuus Melchisedech, sanctum sacrificium, immaculatam Hostiam.

thròcairich agus ghràsoir, agus gabhail riutha mar a dheonaich thu gabhail ri tobhartais do sheirbhisich ionraic Abel, agus ri ìobairt ar n-Athar naoimh Abraham, agus ris an ìobairt a thairg d' Ard-shagart Melchisedech dhut, ìobairt naomh, tobhartas gun smal.

**An uair a tha'n sagart ga'chromadh fhéin aig miadhon na h-altrach.**

Supplices te rogamus, omnipotens Deus, jube hæc perferri per manus sancti angeli tui in sublime altare tuum, in conspectu divinæ Majestatis tuæ, ut quotquot ex hac altaris participatione sacro-sanctum Filii tui Cor- ✠ pus et ✠ Sangui ✠ nem sumpserimus, omni benedictione cœlesti et gratia repleamur. Per eundem Christum Dominum nostrum. Amen.

Guidhimid gu h-iriseal ort, a Dhia uile-chumhachdaich, gu'n òrduicheadh tu iad so a bhi air an togail suas le lamhan d' aingil naoimh gu d' altair 's na h-àrdaibh, air bialaobh do Mhòrachd diadhaidh, los a lian dinn 's a ghabhas Corp agus Fuil uilenaomh do Mhic 'an comanachadh so na h-altrach, a bhi air ar lìonadh le uile bheannachdan agus ghràsan fhlathanais. Tromh Chriosta ciadna ar Tighearna. Amen.

**Aig Cuimhneachadh nam marbh-chreideach.**

Memento etiam, Domine, famulorum famularumque tuarum *N.* et *N.* qui nos præcesserunt cum signo fidei, et dormiunt in somno pacis.

Cuimhnich cuideachd, a Thighearna, air do sheirbhisich agus air do bhanseirbhisich, A.* a dh' imich romhainn 'an comharradh a' chreidimh, agus a tha na 'n cadal 'an suain na sìthe.

* Ainmich riut fhéin an fheadhainn a bu mhath leat guidhe air an son.

IPSIS, Domine, et omnibus in Christo quiescentibus, locum refrigerii, lucis et pacis, ut indulgeas deprecamur. Per eundem Christum Dominum nostrum. Amen.

NOBIS quoque peccatoribus famulis tuis, de multitudine miserationum tuarum sperantibus, partem aliquam et societatem donare digneris, cum tuis sanctis Apostolis et Martyribus: cum Joanne, Stephano, Matthia, Barnaba, Ignatio, Alexandro, Marcellino, Petro, Felicitate, Perpetua, Agatha, Lucia, Agnete, Cæcilia, Anastasia, et omnibus Sanctis tuis: intra quorum nos consortium, non æstimator meriti, sed veniæ, quæsumus, largitor admitte. Per Christum Dominum nostrum.

Per quem hæc omnia, Domine, semper bona creas, sancti ✠ ficas, vivi ✠ ficas, bene ✠ dicis, et præstas nobis. Per Ip ✠ sum, et cum Ip ✠ so, et in Ip ✠ so, est tibi Deo Patri ✠ omnipotenti, in unitate Spiritûs ✠ Sancti, omnis honor et gloria.

DHAIBH so, a Thighearna, 's do gach anam a tha 'n tàmh 'an Criosta, guidhimid gu'n deònaicheadh tu ionad faothachaidh, soillse, agus sìthe. Tromh Chrìosta ciadna ar Tighearna. Amen.

AGUS dhuinne na peacaich, do sheirbhisich, a tha 'cur ar dòchais 'an lìonmhoiread do thròcaire, deònaich gnè chuibhrionn agus co-chomunn maille ri d' Ostail 's ri d' Mhartairean naomh: Eòin, Stephen, Mathias, Barnabas, Ignàtius, Alastair, Marcellinus, Peadar, Felicitas, Perpetua, Agatha, Liùsaidh, Agnes, Cesilia, Anastasia, agus do Naoimh uile: guidhimid ort, cha'n ann mar fhear-meas toillteanais, ach mar thobhartair fial mathanais, ar leigeil a stigh na 'n comunn. Tromh Chrìosta ar Tighearna.

Tromh am beil thu, a Thighearna, daonnan ag cruthachadh, a' naomhachadh, a' beothachadh, a' beannachadh, agus a' buileachadh oirnn gach ni math dhiubh so. Troimhesan, agus maille ris-san, agus annsan, tha dhutsa, a Dhia an t-Athair uile-chumhachdach, ann an aonachd an Spioraid Naoimh, gach onair agus glòir.

*S.* Per omnia sæcula sæculorum.
*M.* Amen.

*S.* Fad shaoghal nan saoghal.
*C.* Amen.

Aig a' Phaidir.

*Oremus.*

PRÆCEPTIS salutaribus moniti, et divina institutione formati, audemus dicere :

Pater noster, qui es in cœlis, sanctificetur nomen tuum ; adveniat regnum tuum ; fiat voluntas tua sicut in cœlo, et in terra. Panem nostrum quotidianum da nobis hodie : et dimitte nobis debita nostra, sicut et nos dimittimus debitoribus nostris. Et ne nos inducas in tentationem.

*M.* Sed libera nos à malo.
*S.* Amen.

LIBERA nos, quæsumus, Domine, ab omnibus malis, præteritis, præsentibus, et futuris : et intercedente beatâ et gloriosâ semper Virgine Dei Genitrice Mariâ, cum beatis Apostolis tuis Petro et Paulo, atque Andrea, et omnibus Sanctis, da propitius pacem in die-

*Guidheamaid.*

AIR ar teagasg le reachdan slàinteil, 's air ar seòladh le òrduchadh diadhaidh, gabhaidh sinn a dhánadas a ràdh :

Ar n-Athair, a tha air nèamh, gu'm bu naomh a bhitheas d' ainm, gu'n tigeadh do rìgheachd, gu'n dianar do thoil air talamh mar a thathas ga 'dianamh air nèamh. Thoir dhuinn an diugh ar n-aran lathail : math dhuinn ar fiachan, mar a mhathas sinne do luchd-ar-fiach. Agus na leig ann am buaireadh sinn.

*C.* Ach saor sinn bho 'n olc.
*S.* Amen.

SAOR sinn, guidhimid ort, a Thighearna, bho gach olc a bhà, a thà, 's a bhitheas : agus as leth eadarghuidhe Moire beannaichte 's glòrmhoir, Màthair Dhe, a bha riabh na 'h-Oigh ; agus d' Ostal beannaichte Peadar agus Pòl, agus Anndra, agus nan Naomh uile, gu tròcair-

bus nostris ; ut ope misericordiæ tuæ adjuti, et a peccato simus semper liberi, et ab omni perturbatione securi. Per eundem Dominum nostrum Jesum Christum Filium tuum, qui tecum vivit et regnat, in unitate Spiritûs Sancti, Deus.

*S.* Per omnia sæcula sæculorum.

*M.* Amen.

*S.* Pax ✠ Domini sit ✠ semper vobis ✠ cum.

*M.* Et cum spiritu tuo.

Hæc commixtio et consecratio Corporis et Sanguinis Domini nostri Jesu Christi fiat accipientibus nobis in vitam æternam. Amen.

each deònaich sìth dhuinn ré ar làithean ; los le còmhnadh do thròcaire gu'm bi sinn daonnan saor bho 'n pheacadh, agus tiarainte bho gach iomaguin. Tromh Iosa Crìosta ciadna do Mhac ar Tighearna, Dia, a tha maille riutsa, beò 's a' rian, ann an aonachd an Spioraid Naoimh.

*S.* Fad shaoghal nan saoghal.

*C.* Amen.

*S.* Sìth an Tighearna gu'n robh daonnan maille ribh.

*C.* Agus ri d' spiorad-sa.

Measgadh agus coisrigeadh so Corp agus Fuil ar Tighearna Iosa Criosta gu'n robh gu beatha shìorruith dhuinne a tha ga 'ghabhail. Amen.

## Aig an Agnus Dei.

Agnus Dei, qui tollis peccata mundi, miserere nobis.

Agnus Dei, qui tollis peccata mundi, miserere nobis.

Agnus Dei, qui tollis peccata mundi, dona nobis pacem.

Domine Jesu Christe, qui dixisti Apostolis tuis: Pacem

'Uain Dhé a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail, dian tròcair oirnn.

'Uain Dhé a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail, dian tròcair oirnn.

'Uain Dhé a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail, thoir sìth dhuinn.

A Thighearna Iosa Crìosta, a thuirt ri d' Ostail,

relinquo vobis: pacem meam do vobis, ne respicias peccata mea, sed fidem Ecclesiæ tuæ; eamque secundum voluntatem tuam pacificare et coadunare digneris: qui vivis et regnas Deus, per omnia sæcula sæculorum. Amen.

Domine Jesu Christe, Fili Dei vivi, qui ex voluntate Patris, co-operante Spiritu Sancto, per mortem tuam mundum vivificasti, libera me per hoc sacrosanctum Corpus et Sanguinem tuum ab omnibus iniquitatibus meis, et universis malis: et fac me tuis semper inhærere mandatis, et a te nunquam separari permittas: qui cum eodem Deo Patre et Spiritu Sancto vivis et regnas Deus in sæcula sæculorum. Amen.

Perceptio Corporis tui, Domine Jesu Christe, quod ego indignus sumere præsumo, non mihi proveniat in judicium et condemnationem; sed pro tua pietate prosit mihi ad tutamentum mentis et corporis, et ad medelam percipiendam. Qui vivis et regnas cum Deo

Sìth tha mi 'fàgail agaibh, mo shìth tha mi 'toirt dhuibh, na seall air mo pheacannan, ach air creideamh d'Eaglais; agus deònaich dhi an t-sìth agus an aonachd a tha taitneach do d' thoil: a Dhia a tha beò 's a' rian fad shaoghal nan saoghal. Amen.

A Thighearna Iosa Chrìosta, a Mhic an Dé bheò, a thug le d' bhàs, a réir toil d' Athar, maille ri co-oibreachadh an Spioraid Naoimh, beatha do'n t-saoghal, saor mise le d' Chorp agus le d'Fhuil ro-naomh so, bho m' uile pheacannan, 's bho'n a h-uile truaighe; thoir orm daonnan gu'n dlùth-lean mi ri d' fhàintean: agus na leig leam a chaoidh a bhi air mo sgaradh bhuatsa: a Dhia a tha, maille ri Dia ciadna an t-Athair agus an Spiorad Naomh, beò 's a' rian fad shaoghal nan saoghal. Amen.

Na tionndadh do Chorp, a Thighearna Iosa Chrìosta, a tha mise, ge mì-iomchuidh, ag gabhail a dhànadas a ghlacail, gu breitheanas 'us dìteadh dhomh; ach biodh e as leth do thròcaire, na 'dhìon agus na 'leigheas domh, air m' anam 's air mo choluinn: Thusa, a

Patre in unitate Spiritus Sancti, Deus, per omnia sæcula sæculorum. Amen.

Dhia, a tha maille ri Dia an t-Athair ann an aonachd an Spioraid Naoimh, beò 's a' rian, fad shaoghal nan saoghal. Amen.

An uair a tha'n sagart ag glacail na Sàcramaid na 'làimh

PANEM cœlestem accipiam, et nomen Domini invocabo.

GLACAIDH mi aran nam flaitheas agus gairmidh mi air ainm an Tighearna.

AIG DOMINE NON SUM DIGNUS.

DOMINE, non sum dignus ut intres sub tectum meum; sed tantum dic verbo, et sanabitur anima mea.

A THIGHEARNA, cha'n fhiach mise gu'n tigeadh tu stigh fo m' fhàrdaich; ach abair am facal a mhàin, agus bithidh m' anam sàbhailte.

DOMINE, non sum dignus ut intres sub tectum meum; sed tantum dic verbo, et sanabitur anima mea.

A THIGHEARNA, cha'n fhiach mise gu'n tigeadh tu stigh fo m' fhàrdaich; ach abair am facal a mhàin, agus bithidh m' anam sàbhailte.

DOMINE, non sum dignus ut intres sub tectum meum; sed tantum dic verbo, et sanabitur anima mea.

A THIGHEARNA, cha'n fhiach mise gu'n tigeadh tu stigh fo m' fhàrdaich; ach abair am facal a mhàin, agus bithidh m'anam sàbhailte.

Ag gabhail na Sàcramaid fo riochd an arain, their an sagart:

CORPUS Domini nostri Jesu Christi custodiat animam meam in vitam æternam. Amen.

GU'N gléidh Corp ar Tighearna Iosa Crìosta m' anam gu beatha shìorruith. Amen.

QUID retribuam Domino pro omnibus quæ retribuit mihi? Calicem salutaris

CIOD a dhìolas mi do'n Tighearna air son gach ni a bhuilich e orm? Glacaidh

accipiam, et nomen Domini invocabo. Laudans invocabo Dominum, et ab inimicis meis salvus ero.

mi Cailis an t-sàbhalaidh, agus gairmidh mi air ainm an Tighearna. A' moladh gairmidh mi air an Tighearna, agus sàbhailear mi bho'm naimhdean.

Ag gabhail na Cailise, their e :

SANGUIS Domini nostri Jesu Christi custodiat animam meam in vitam æternam. Amen.

GU'N gléidh Fuil ar Tighearna Iosa Crìosta m' anam gu beatha shìorruith. Amen.

Aig Riarachadh na Sàcramaid.

*S.* Misereatur vestri omnipotens Deus, et dimissis peccatis vestris, perducat vos ad vitam æternam.

*S.* Gu'n dianadh an Dia uile-chumhachdach tròcair oirbh, gu'm mathadh e dhuibh ur peacannan, agus gu'n tugadh e sibh gu beatha shìorruith.

*M.* Amen.

*C.* Amen.

*S.* Indulgentiam, absolutionem, et remissionem, peccatorum vestrorum, tribuat vobis omnipotens et misericors Dominus.

*S.* Gu'n tugadh an Tighearna uile-chumhachdach agus tròcaireach mathanas, fuasgladh, agus saorsa dhuibh na'r peacannan.

*M.* Amen.

*C.* Amen.

Ecce Agnus Dei, ecce qui tollit peccata mundi.

Seall Uan Dhé, seall esan a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail.

Domine, non sum dignus, &c. (*ter dicit.*)

A Thighearna, cha'n fhiach mise, &c. (*trì uairean*).

CORPUS Domini nostri Jesu Christi custodiat animam tuam in vitam ætermam. Amen.

GU'N gléidh Corp ar Tighearna Iosa Crìosta d' anam gu beatha shìorruith. Amen.

Aig Ionnlad na cailise.

QUOD ore sumpsimus, Domine, pura mente capiamus; et de munere temporali fiat nobis remedium sempiternum.

SIN a ghabh sinn, a Thighearna, le 'r bial, deònaich gu'n glac sinn e le cridhe glan; agus bho 'bhi na 'thiodhlaic aimsireil, gu'm bi e dhuinn na 'ìocshlaint shìorruith.

Aig Dara-Ionnlad na cailise.

CORPUS tuum, Domine, quod sumpsi, et Sanguis quem potavi, adhæreat visceribus meis; et præsta ut in me non remaneat scelerum macula, quem pura et sancta refecerunt sacramenta. Qui vivis et regnas in sæcula sæculorum. Amen.

DO Chorp a ghabh mi agus d'Fhuil a dh'òl mi, a Thighearna, leanadh ri m'innibh; agus deònaich nach fuirich smal peacaidh air m'anam-sa, a bheathaicheadh le sàcramaidean cho glan agus cho naomh. A tha beo 's a' rian fad shaoghal nan saoghal. Amen.

AN COMMUNIO.

BENEDICIMUS Deum cœli, et coram omnibus viventibus confitebimur ei; quia fecit nobiscum misericordiam suam.

*S.* Dominus vobiscum.

*M.* Et cum spiritu tuo.

THA sinn a' beannachadh Dia nèamh, agus bheir sinn moladh dha 'an làthair nan uile bheò; oir rinn e tròcair òirnn.

*S.* Gu'n robh an Tighearna maille ribh.

*C.* Agus ri d' spiorad-sa.

*Oremus.*

Proficiat nobis ad salutem corporis et animæ, Domine Deus noster, hujus sacramenti susceptio, et sempiternæ sanctæ Trinitatis, ejus-

*Guidheamaid.*

A Thighearna, ar Dia, deònaich gu'n tig gabhail na sàcramaid so, agus aidmheil na Trianaide naoimhe, sìor-

demque individuæ unitatis confessio. Per Dominum nostrum Jesum Christum Filium tuum, qui tecum vivit et regnat in unitate Spiritus Sancti Deus:

ruith, 's a h-aonachd neodhealaichte, gu 'bhi dhuinne gu sàbhaladh cuirp agus anma. Tromh Iosa Crìosta, do Mhac ar Tighearna, Dia a tha beò 's a' rian maille riutsa ann an aonachd an Spioraid Naoimh:

*S.* Per omnia sæcula sæculorum.

*S.* Fad shaoghal nan saoghal.

*M.* Amen.

*C.* Amen.

*S.* Dominus vobiscum.

*S.* Gu'n robh an Tighearna maille ribh.

*M.* Et cum spiritu tuo.

*C.* Agus ri d' spiorad-sa.

*S.* Ite, missa est, (*vel* Benedicamus Domino.)

*S.* Sgaoilibh, tha'n Aifrionn seachad (*no* Beannaicheamaid an Tighearna.)

*M.* Deo gratias.

*C.* Taing do Dhia.

[Ann an Aifrinn air son nam Marbh, theirear.]

*S.* Requiescant in pace.

*S.* Gu'n robh am fois ann an sìth.

*M.* Amen.

*C.* Amen.

An uair a tha'n sagart ga 'chromadh fhéin aig miadhon na h-altrach.

PLACEAT tibi, sancta Trinitas, obsequium servitutis meæ; et præsta ut sacrificium quod oculis tuæ Majestatis indignus obtuli, tibi sit acceptabile, mihique, et omnibus pro quibus illud obtuli, sit, te miserante, propitiabile. Per Christum Dominum nostrum. Amen.

A THRIANAID naomh, deònaich do umhailteas mo sheirbhise deagh-ghean fhaotainn ort; agus guidhim ort an ìobairt a thairg mi suas, ge mì-iomchuidh, 'am fianais do Mhòrachd, a bhi taitneach leat, agus as leth do thròcaire, gu'm bi i na 'miadhon-réite dhomh fhein, agus dhaibhsan a thairg mi suas i air an son. Tromh Chrìosta ar Tighearna. Amen.

AM BEANNACHD.

BENEDICAT vos, omnipotens Deus, Pater, et Filius, ✠ et Spiritus Sanctus.

*M.* Amen.

*S.* Dominus vobiscum.

*M.* Et cum spiritu tuo.

BEANNACHD Dhé uile-chumhachdaich—an t-Athair, agus am Mac, agus an Spiorad Naomh, gu'n robh agaibh.

*C.* Amen.

*S.* Gu'n robh an Tighearna maille ribh.

*C.* Agus ri d' spiorad-sa.

AN SOISGEUL DEIREANNACH.

*S.* Initium sancti Evangelii, secundum Joannem.

*M.* Gloria tibi, Domine.

*S.* Toiseach an t-Soisgeil naoimh a réir Eòin.

*C.* Glòir dhutsa, a Thighearna.

IN principio erat Verbum, et Verbum erat apud Deum, et Deus erat Verbum. Hoc erat in principio apud Deum. Omnia per ipsum facta sunt; et sine ipso factum est nihil quod factum est. In ipso vita erat, et vita erat lux hominum; et lux in tenebris lucet, et tenebræ eam non comprehenderunt.

'SAN toiseach bha am Facal, 's bha am Facal maille ri Dia, agus b' e am Facal Dia. Bha e so 'san toiseach maille ri Dia. Rinneadh a h-uile ni leis: 's gun e cha d' rinneadh ni a chaidh a dhianamh. Annsan bha a bheatha, 's b'i a bheatha solus dhaoine: agus tha an solus a' soillseachadh 'san dorchadas, 's cha do ghabh an dorchadas ris.

Fuit homo missus a Deo, cui nomen erat Joannes. Hic venit in testimonium, ut testimonium perhiberet de lumine, ut omnes crederent per illum. Non erat ille lux, sed ut testimonium perhiberet de lumine. Erat lux vera, quæ illuminat

Chuireadh duine bho Dhia, dha'm b'ainm Eoin. Tháinig e so mar fhianuis gu teisteanas a thoirt air an t-solus, los gun creideadh daoine uile troimh-san. Cha b' e esan an solus, ach bha e gu teisteanas a thoirt air an t-solus. B' e sin an solus firinneach

omnem hominem venientem in hunc mundum.

a tha soilleireachadh a h-uile duine a tha tighinn dh'ionnsuidh an t-saoghail so.

In mundo erat, et mundus per ipsum factus est, et mundus eum non cognovit. In propria venit, et sui eum non receperunt. Quotquot autem receperunt eum, dedit eis potestatem, filios Dei fieri; his qui credunt in nomine ejus, qui non ex sanguinibus, neque ex voluntate carnis, neque ex voluntate viri, sed ex Deo nati sunt. Et * VERBUM CARO FACTUM EST, et habitavit in nobis, et vidimus gloriam ejus, gloriam quasi Unigeniti a Patre, plenum gratiæ et veritatis.

*M.* Deo gratias.

Bha e anns an t-saoghal, 's rinneadh an saoghal leis, 's cha b'aithne do'n t-saoghal e. Thainig e gu chuid fhein, 's cha do ghabh a mhuinntir fhein ris. Ach a mhiad 'sa ghabh ris, thug e cumhachd dhaibh a bhith 'nan cloinn do Dhia, dhaibhse a tha creidsinn 'na ainm, a rugadh cha n-ann bho fhuil, no bho thoil na feola, no bho thoil duine, ach bho Dhia. US GHABH AM FACAL FEOIL, us rinn e comhnuidh 'nar measg: us chunnaic sinn a ghloir, mar ghloir aonghin an Athar, lan ghras agus firinn.

*C.* Taing do Dhia.

* Aig na briathran so lùb air do leth-ghlun.

## LAOIDH MOLAIDH DO DHIA.

*(Faic sl. 75.)*

Tha sinn, a Dhia, 'seinn do chliù,
Ag aideachadh gur tu ar Triath,
'Toirt urraim dhut tha 'n domhan mòr,
'Athair gun tùs, gun chrìch.

Tha na h-Ainglean naomh gu lèir,
Tha Cumhachdan nèimh gu h-ard,
Tha Cherubim le caithream binn,
'Us Seraphim a' seinn gun tàmh :

Is naomh, naomh, naomh
Thu, Thighearna Dhia nan slògh ;
Tha neamh 'us talamh làn
Le d' mhòrachd 'us le d' ghlòir.

Tha còisridh ghlòrmhor Ostala,
Tha Fàidhean 's àirde cliù,
Tha armailt geal nam Mairtirean
Ga d' mholadh, a Righ nan dùl.

Anns gach àite a tha fo 'n ghréin
Tha d' Eaglais naomh, a Dhia,
Ag aoradh dhut, 's a' toirt géill,
'Athair na mòrachd gun chrìch.

Aig d' aon Mhac fior tha h-uile còir
Air urram 'us glòir mar-aon :
Mar sin 's an Ti ni cobhair oirnn,
An treas Pearsa de 'n Trianaid naoimh.

Is tus', a Chriosta, Righ na glòir,
'S tu Mac Siorruith gun tùs,
Nach d 'rinn tàir air còm na h-Oighe
Gu sàbhaladh a cheannach dhuinn.

'Thug thu buaidh air guin a' bhàis,
Dh' fhosgail thu dha d' chreidich nèamh ;
'S tu tha 'n glòir Athair nan gràs,
Na d' shuidhe air deas làimh Dhé.

Thig thu 'thoirt breith air an t-sluagh,
Gabh truas dhe d' mhuinntir fhéin,
A shaor thu le d' fhuil bu mhòr luach,
A thaom bhuat tromh ioma creuchd.

Mealaidh iad do ghlòir gu bràch,
Air an àireamh 'measg nan naomh ;
Fo sgéith do chumhachd biodh iad slàn,
Ann an seilbh do ghràsan caomh.

Riaghail iad, 'us dian dhaibh iùl,
Stiùir iad gu beatha bhuain ;
Molaidh sinn thu, 'Dhia nan dùl,
Gach là bithidh do chliù ga 'luaidh.

Molaidh sinn d' ainm gun tàmh,
Gu là ar bàis 's na 'dhéigh ;
Cliù bheirear dhut gu bràch ;
Dion sinn le d' ghràs bho bheud.

Dian tròcair oirnne, a Dhia nan gràs,
'Réir ar n-earbsa dian tròcair oirnn.
Mo dhòchas tha annads' a mhàin,
A chaoidh cha bhì fàillinn orm.

## NA SEACHD SAILM AITHREACHAIS.*

40 latha laghaidh gach uair a ghabhar iad.

Na cuimhnich, a Thighearna, ar ciontan, no ciontan ar pàrantan: 's na diughail oirnn ar peacannan.

### VI. SALM.—*Domine, ne in furore.*

A THIGHEARNA, na cronaich mi, ann ad fheirg; agus na smachdaich mi ann ad chorruich.

Gabh truas rium, a Thighearna, oir tha mi lag: slànaich mi, chionn tha cràdh 'am chnaimhean.

Agus tha m' anam fo bhruaidlean mòr; ach thusa, a Thighearna dé fhad?

Till, a Thighearna, agus fuasgail air m' anam· sàbhail mi air sgàth do thròcaire.

A thaobh 's nach 'eil cuimhne ort aig neach a tha 's an uaigh; agus 'an ifrinn co a bheir cliù dhut?

Tha mi air mo chlaoidh le osnaich; nighidh mi mo leaba gach oidhche; agus m' àite-laidhe fliuchaidh mi le m' dheòir.

Tha mo shùil fo ghruaim le corruich; tha mi air fàs sean 'am measg m' uile naimhdean.

Imichibh bhuam, 'uile luchd-dianamh na h-éuceirt, chionn chual' an Tighearna guth mo chaoidhe.

Chual' an Tighearna m' achanaich; dh'éisd an Tighearna ri m' ùrnaigh.

Biodh mo nàimhdean uile fo mhasladh, 's fo

* Tha e na 'chleachdadh cràbhach a bhi 'gabhail nan seachd salm so 'an aghaidh nan seachd peacannan-bàis, fear air an fhear dhiubh.

bhruaidlean mòr: biodh iad air an tilleadh air an ais, 's air an nàrachadh gu ro-ghrad.

Glòir do 'n athair, agus do'n Mhac, agus do'n Spiorad Naomh: mar a 'bhà, 's mar a thà, 's mar a bhitheas, fad shaoghal nan saoghal. Amen.

XXXI. SALM.—*Beati quorum.*

IS beannaichte iadsan do 'm beil an éucoirean air am mathadh: agus a tha am peacannan air an dubhadh as.

Is beannaicht' an duine air nach d' agair an Tighearna peacadh: agus a tha saor bho fhoill na 'spiorad.

Le 'bhi 'am thosd, shearg mo chnaimhean: 's mi ri caoineadh fad an latha.

A chionn bu trom do làmh orm a latha 's a dh-oidhche: dh'iompaicheadh mi 'am dhòruinn, an uair a lotadh mi le bioradh na drise.

Ghabh mi ri m' choire dhut: agus m' éucoir cha do cheil mi ort.

Thuirt mi: 'Am aghaidh fhéin aidichidh mi mo chiontan do'n Tighearna: agus anaceart mo pheacaidh mhath thusa dhomh.

Air son so ni gach naomh riut ùrnaigh: ann an àm iomchuidh.

Ach air a shon sin ann an tuil móran uisgeachan, cha tig iad g'a chòir.

Is tusa mo dhìon bho'n trioblaid a chuairtich mi: m' aoibhneas, teasraig mi bhuapasan a tha umam ag iadhadh.

Tuigse bheir mi dhut, agus eòlas air an t-slighe

's an còir dhut imeachd: bithidh mo shùil a' dearcadh ort.

Na fàs mar an t-each agus am muileid, aig nach 'eil tuigse.

Le cabastair 's le sréin teannaich giallan na feadhnach nach 'eil a' tighinn 'ad chòir.

Is lìonmhor sgiùrsadh a' pheacaich: ach cuairtichidh tròcair esan a chuireas a dhòchas anns an Tighearna.

Biodh aoibhneas oirbh 's an Tighearna, 's dianaibh gàirdeachas a dhaoine matha: agus bithibh aighireach air fad a luchd a' chridhe gun fhoill.

Glòir do 'n Athair, &c.

XXXVII. SALM.—*Domine ne in furore.*

A THIGHEARNA, na cronaich mi ann ad fheirg: agus na smachdaich mi ann ad chorruich.

A chionn tha do shaighdean annam 'an sàs: agus tha do làmh trom orm.

Cha 'n 'eil fallaineachd 'am fheòil le fiamh d' fheirge: cha 'n 'eil fois aig mo chnaimhean as leth mo pheacannan.

A chionn chaidh m' éucoirean thair mo cheann: agus mar eallaich thruim, thromaich iad orm.

Bhreòth agus dh'iongraich mo chréuchdan: le miad m' aimideachd.

Is duine truagh mi, a th' air cromadh sìos gu tur: is dubhach ré an latha mo thriall.

A chionn tha mo leasraidh làn ghalar: 's cha'n 'eil fallaineachd 'am fheòil.

Tha mi air mo léireadh 's air m' ùmhlachadh gu mór: bhéuc mi le acain mo chléibh.

A Thighearna, ann ad fhianuis tha uil' iarrtas mo chridhe: 's cha'n 'eil m' osnaich 'am falach ort.

Tha mo chridhe air a sgaradh, thréig mo neart mi: agus beachd mo shùl fhéin cha'n 'eil agam.

Thàinig mo chàirdean 's mo choimhearsnaich dlùth dhomh: agus sheas iad 'am aghaidh.

Agus an fheadhainn a bha 'am fagus domh, sheas iad fad as: agus an fheadhainn a bha 'g iarraidh m' anma, rinn iad fòirneart.

Agus iadsan bha 'g iarraidh mo lochd, labhair iad faoineis: agus dheilbh iad beartan foilleil fad an latha.

Ach mise, mar dhuine bodhar, cha chuala mi: 's mar bhalbhan, nach fhosgail a bhial.

B' amhuil mi 's duine gun chlaisteachd: 's aig nach 'eil achasan na 'bhial.

Bho'n a chuir mi mo dhòchas annads', a Thighearna: éisdidh tusa rium, a Thighearna mo Dhia.

Oir thuirt mi: Gun fhios nach dian mo nàimhdean air àm uaill os mo chionn: agus an uair a thuislich mo chasan, dh' àrdaich iad an guth 'am aghaidh.

Oir tha mise deas air son fulangais: 's tha fàth mo bhròin mu m' choinnimh 'an còmhnaidh.

Chionn nì mi mo chionta follaiseach: agus cuimhnichidh mi air mo pheacadh.

Ach tha mo naimhdean beò, agus is treas' iad na mise: agus tha 'n fheadhainn a thug fuath dhomh gun aobhar air fàs lìonmhor.

Bha iadsan a dhìolas olc air son math, ga m' chùl-

chàineadh : a chionn gu'n robh mi 'leantainn bheartan matha.

Na tréig thusa mi, O Thighearna mo Dhia: 's na dealaich rium.

Luathaich gu m' chuideachadh, a Thighearna Dhia mo shlàinte.

Glòir do'n Athair, &c.

L. SALM.—*Miserere.*

DIAN tròcair orm, a Dhia : a réir do mhòr thròcaire.

'S a réir lìonmhoiread do thròcaire caomh: dubh as mo lochd.

Nigh mi tuille fhathasd bho m' chionta: agus glan mi bho m' pheacadh.

A chionn tha mi 'gabhail ri m' choire : 's tha mo pheacadh daonnan mu m' chomhair.

Is ann 'ad aghaidh-sa 'mhàin a pheacaich mi agus 'ad làthair a rinn mi 'n t-olc: air chor 's gu'm fìrinnichear thu 'ad bhriathran, 's gu'n toir thu buaidh an uair bheirear breth ort.

Oir fiach, chaidh mo ghineadh ann an éucoir: agus ann am peacadh ghabh mo mhàthair mi na 'com.

Oir fiach, do'n fhìrinn thug thu spéis: nithean teagmhach agus dìomhair do ghliocais shoilleirich thu dhomh.

Uisgichidh tu mi le hìsop, 's bithidh mi air mo ghlanadh: nighidh tu mi, 's bithidh mi na's gile na'n sneachd.

Do m' chlaisteachd bheir thu subhachas 'us aighir:

agus ni na cnaimhean a chaidh ìsleachadh gàirdeachas.

Tionndaidh d' aghaidh air falbh bho m' pheacannan: agus dubh as m' uil' éucoirean.

Cridhe glan cruthaich annam, a Dhia: agus spiorad ceart ath-nuadhaich 'am chom.

Na tilg mi á d' fhianais: agus do spiorad naomh na toir bhuam.

Aisig dhomh aoibhneas do shlàinte: agus daingnich mi le spiorad neartmhor.

Teagaisgidh mi do shlighean do na daoidhean: agus tionndaidhear na peacaich riut.

Saor mi bho fhuil, a Dhia, a Dhia mo shlàinte: agus àrd-mholaidh mo theanga do cheartas.

A Thighearna, fosglaidh tu mo bhilean: agus cuiridh mo bhial 'an céill do chliù.

A chionn na'm b' àill leat ìobairt, gu fìrinneach bheirinn seachad i: ach ann an ìobairtean-lòisgte cha ghabh thu tlachd.

Is ìobairt do Dhia spiorad cràiteach: air cridhe brùite agus iriosal, a Dhia, cha dian thu tàire.

'Ad dheagh-ghean, a Thighearna, dian bàigh ri Sion: los gu'n téid ballaichean Ierùsaleim a thogail suas.

'An sin gabhaidh tu gu caoimhneil ìobairt ceartais, tobhartasan agus làn ìobairtean-loisgte: 'an sin cuiridh iad laoigh air d' altair.

Glòir do 'n Athair, &c.

## CI. SALM.—*Domine exaudi.*

A THIGHEARNA, éisd ri m' urnaigh, agus gu d' ionnsaidh thigeadh m' achanaich.

Na tionndaidh do ghnùis bhuam: latha sa bith a bhios mi 'an téinn, aom rium do chluas.

Ciod air bith latha 'dh'éigheas mi ort: éisd rium gu luath.

Chionn dh'fhàillnich mo làithean mar dheathaich: agus sheac mo chnaimhean mar chonnadh.

Tha mi air crìonadh mar am fiar, tha mo chridhe air seargadh: leis mar a 'dhìochuimhnich mi m' aran icheadh.

Le m' dhìan-osnaich: lean mo chnaimhean ri m' fheòil.

Tha mi air fàs mar phelican an fhàsaich: agus mar chomhachaig na seann làraich.

Rinn mi caithris: agus tha mi air fàs mar ghlais-ian ònrachdach air mullach tighe.

Ré an latha bha mo naimhdean a' toirt achasain dhomh: agus an fheadhainn a bha ga m' mholadh, mhionnaich iad 'am aghaidh.

Chionn dh'ich mi luath mar aran: agus mheasgaich mi mo dheoch le deòir.

Air sgàth d' fheirge agus do chorruich: a chionn, 'an déigh mo thogail suas, bhuail thu ri làr mi.

Chaidh mo làithean thairis mar fhaileas: agus sheac mi mar am fiar.

Ach thus', a Thighearna, tha mairsinn gu sìorruidh: agus do chuimhne bho linn gu linn.

Eiridh tusa, agus gabhaidh tu truas ri Sion: chionn thàinig àm a tròcaire, chionn thàinig an t-àm.

A chionn thaitinn a clachan ri d' sheirbhisich: agus bithidh bàigh aca ri 'fearann.

Agus bithidh eagal air na cinnich romh d' ainm,

a Thighearna: agus air rìghrean an talmhainn uile romh d' ghlòir.

Chionn thog an Tighearna suas Sion: agus chithear e na 'ghlòir.

Ghabh e suim de dh-ùrnaigh nan daoine iriosal: agus cha do chuir e suarach an achanaich.

Sgrìbhear so air son na linn' a tha ri tighinn: agus bheir an sluagh a chruthaichear cliù do'n Tighearna.

Chionn sheall e bho àrd ionad-naomh: bho nèamh sheall an Tighearn air an talamh.

Gus an cluinneadh e osnaich na feadhnach a tha 'an ceanglaichean: 's gu'm fuasgladh e air an sliochd-san a chaidh a chur gu bàs.

Los gu'n cuireadh iad ainm an Tighearna 'an céill ann an Sion: agus a chliù ann an Ierùsalem.

An uair a chruinnicheas an sluagh ri chéile: agus rìghrean, gu seirbhis a dhianamh do'n Tighearna.

Fhreagair e e 'an rathad a neart; Innis dhomh giorrad mo làithean.

Na toir air falbh mi 'am miadhon mo làithean: tha do bhliadhnaichean-sa bho linn gu linn.

An toiseach, a Thighearna, leag thu stéidh an talmhainn: agus na nèamhan 's iad obair do làmh.

Théid iadsan a dhìth, ach mairidh tusa: agus fàsaidh iad uile sean mar éideadh.

Agus mar thrusgan atharraichidh tu iad, agus bithidh iad air am mùthadh: ach is tusa daonnan an Tì ciadna, agus cha tig fàillinn air do bhliadhnaichean.

Fuirghidh clann do sheirbhiseach: agus stiùirear an sliochd gu bràch.

Glòir do 'n Athair, &c.

CXXIX. SALM.—*De profundis.*

AS an doimhneachd dh' éigh mi riut, a Thighearna; a Thighearna, éisd ri m' ghuth.

Thugadh do chluasan an aire do ghuth m' achanaich.

Ma sheallas tu air éucoirean, a Thighearna: a Thighearna, co a sheasas ris?

A chionn 's ann agadsa 'tha saor-mhathanas: 's air sgàth do lagha bha mo dhùil riut, a Thighearna.

Chuir m'anam earbsa na 'fhacal: chuir m' anam dòchas 's an Tighearna.

Bho fhaire na maidne gu dubh oidhche, cuireadh Israel a dhòchas 's an Tighearna.

A chionn aig an Tighearna tha tròcair: agus aigesan tha saorsainn 'am pailteas.

Agus saoraidh e Israel bho 'uile lochdan.

Glòir do 'n Athair, &c.

CXLII. SALM.—*Domine exaudi.*

A THIGHEARNA, éisd ri m' ùrnaigh, thoir cluas do m'achanaich ann ad fhìrinn: éisd rium ann ad cheartas.

Agus na teirig ann am breitheanas le d' sheirbhiseach: chionn cha'n fhìrinnichear duine beò 'ad làthair.

Chionn rinn mo nàmhaid géur-leanmhainn air m'anam: dh'ìslich e mo bheatha gu làr.

Chuir e mo thuinidh ann an dorchadas, mar iadsan a bha fada marbh: agus tha mo spiorad annam 'an téinn, agus léireadh mo chridhe 'an taobh a stigh dhiom.

Chuimhnich mi air na làithean bho shean, smaoinich mi air d' oibrichean uile: gnìomhannan do làmh thug mi fonear.

Riutsa shìn mi mo lamhan: mar fhearann gun uisge, tha m'anam dhut.

Eisd rium, a Thighearna, gu grad : tha mo spiorad air fàillneachadh.

Na tionndaidh do ghnùis air falbh bhuam ; mu'm bi mi coltach riuthasan a theid sìos do'n t-sloc.

Thoir orm do thròcair a chluinntinn 's a' mhadainn; 's gu'n do chuir mi mo dhòchas annad.

Thoir dhomh eòlas air an rathad air an còir dhomh imeachd: a chionn 's ann riutsa a thog mi suas m'anam.

Teasraig mi bho m' naimhdean, a Thighearna; 's gur h-ann a d' ionnsaidh a theich mi: ionnsaich dhomh do thoil a dhianamh, a chionn gur tu mo Dhia.

Treòirichidh do spiorad math mi gus an tìr cheart: air sgàth d' ainme, a Thighearna, beothaichidh tu mi 'ad cheartas.

Bheir thu m' anam bho ànradh: agus 'ad iochd cuiridh tu mo naimhdean a dhìth.

Sgriosaidh tu iadsan uile a tha 'cur trioblaid air m' anam : a thaobh gur mi do sheirbhiseach.

Glòir do'n Athair, &c.

Na cuimhnich, a Thighearna, ar ciontan, no

ciontan ar pàrantan: agus na diughail òirnn ar peacannan.

---

## NA SACRAMAIDEAN.

### BAISTEADH.

IS e am Baisteadh a' chiad shàcramaid. Tha e ga 'r glanadh bho'n pheacadh-ghine, a' dianamh cloinne do Dhia 's do'n Eaglais dhinn, agus oighreachan dligheach air rìgheachd fhlathanais. Tha e 'cur comharraidh air an anam nach dealaich ris, cha ghabh e toirt seachad ach aon uair, agus cha bhìtear sàbhailte as 'aonais.

Ann an càs na h-éiginn faodaidh urra sa bith—*fear*, no *té*, BOSLACH a chur; ach, ma bhios gin eile ri fhaighinn, cha chòir do athair no do mhàthair an leinibh fhéin a cur; agus 's e fireannach a's roghnaiche na boireannach. Thà e ro-iomchuidh ma ta, gu'm biodh fios aig urra ciamar a chuireas e

BOSLACH.

Dòirt boiseag uisge air ceann no air aodann an naoidheachain, agus *'s a' cheart àm*, abair:

Tha mi ga d' bhaisteadh 'an ainm an Athar, agus a' Mhic, agus an Spioraid Naoimh.

### URACHADH AR BOIDEAN BAISTIDH.

LE sàcramaid naomh a' Bhaistidh thug thu dhomh a Thighearna, còir air rìgheachd fhlathanais. An uair a ghabh mi sàcramaid naomh a' Bhaistidh thàinig mi stigh do dh-eaglais fhìrinnich Chrìosta,

agus ghabh mi fos làimh d' fhàintean naomh a chumail. Is àghor na gràsan a fhuair mi ann an sàcramaid a' Bhaistidh, agus is mór na dleasnasan a ghabh mi orm-fhéin 's an àm sin ri choimhlionadh. Gabhaidh mi deagh-bheachd air na tìodhlaicean àillidh a bhuilicheadh orm ann an sàcramaid a' Bhaistidh. Le d' ghràsan-sa, O Dhia, chaidh mo nigheadh 's mo ghlanadh, bho'n a h-uile peacadh, bho thruailleachd a' pheacaidh-ghine; chaidh mo nigheadh, O Iosa, gun toillteanas sa bith air mo thaobh-sa, ann ad fhuil, a dhòirteadh air a' chrois gu sàbhaladh mhic an duine. Is amhuil a ghlac mi gràsan na naomhachd leis an d' rinneadh créutair ùr dhiom, agus a h-aon de d' chuid cloinne. A thuilleadh air sin, bu mhì do chuid 'us d' oighreachd, O Iosa; cha'n ann de thruagh shliochd Eubha a bhuineas mi, ach is oighre mi air flathanas; agus bonn mo dhòchais tha suidhichte air an stéidh a's treasa gu sòlas sìorruidh a chosnadh. O! diù cha dian mi air gràsan cho urramach, agus cha chaill mi iad le peacadh a dhianamh air son maoine saoghalta, no toileachaidh thruaillidh air bith. Cha chaill, a Thighearna; cha mhutha 's trom leam dol romh shaothair air bith, cha mhutha 's goirt leam dòruinn sa bith fhulang gus na tìodhlaicean so 'ghleidheadh. Agus bho'n a tha am Baisteadh a' fosgladh an doruis dhomh gu ruighinn air uile ionmhas do ghràs, agus a' toirt còire dhomh air do shàcramaidean naomh a ghlacail, agus gur h-iad feadain nan gràs gu beatha shìorruidh a thoirt a mach, cleachdaidh mi iad gu leas m' anma, los gu'm bi mi air mo neartachadh

leotha, agus air mo chuideachadh gu seasamh dìleas ri gealltanas a' Bhaistidh. Gu'm bu naomh agus neo-thruaillidh a bhios na bóidean sin air an cumail, leis an do gheall mi a bhi dìleas do bhrataich Chrìosta. 'An ainm na Trianaide naoimhe, anns an deach mo bhaisteadh, biodh mo smaointean, mo bhriathran, 's mo ghnìomhannan gu cliù do Dhia, 's gu sàbhaladh sìorruidh a chosnadh do m' anam fhéin. Mar sin bheir mi a mach a' bheatha mhaireannach. Biodh mo chéumannan a réir ùmhl-achd Chrìosta; bitheam stéidheil 'an creideamh, an dòchas, 's an gaol Dhé; gus an crùn an Tighearna mi mu dheireadh, 's an toir e stigh mi gu sonas sìorruidh, agus an gairm e mi gu 'bhi 'am measg oighreachan fhlathanais 'an aighir 's an sòlas nach crìoch. Amen.

---

## DAINGNEACHADH.

### Fiosrachadh air Sacramaid an Daingneachaidh.

THA 'n Daingneachadh na 'shàcramaid leis am beil na creidich a tha 'cheana na'n cloinn do Dhia leis a' Bhaisteadh a' faotainn an Spioraid Naoimh, le ùrnaigh 's le dol fo làimh nan Easpuigean, luchd-ionaid nan Ostal, gu 'bhi air an neartachadh na'n creideamh, 's gu 'bhi dìleas, misneachail, ann an seirbhis Chrìosta, air dhòigh 's gur h-fhèarr leotha am bàs fhulang na 'n creideamh fìrinneach a thréigsinn.

Tha 'n t-sàcramaid so air a h-òrdachadh le Crìosta, agus air a cleachdadh leis na h-Ostail fhéin, mar a tha facal Dhé a' toirt teisteanais :—" *'S an uair a thainig iad, ghuidh iad air an son gu'm faigheadh iad an Spiorad*

*Naomh. 'An sin leag iad an lamhan orra, 'us ghlac iad an Spiorad Naomh.*"—Gniomh. viii. 15, 17. A rithisd :—" *'S an uair a chuir Pòl a lamhan orra, thainig an Spiorad Naomh orra.*"—Gnìomh. xix. 6. ; Eabh. vi. 2. Air an aobhar sin is peacadh mór dearmad a dhianamh oirre ; gu sònraichte an uair a tha Crìostaidhnean a' fulang géur leanmhainn air son an aidmheil, no buairidh 'an aghaidh an creidimh. A chionn tha 'n t-sàcramaid so ga'r neartachadh le gràsan sònraichte 'an aghaidh naimhdean ar creidimh, 's ag coisrigeadh ar n-anma leis an Spiorad Naomh, air sheòl's nach tig an comharradh dheth gu bràch ; uime sin cha'n fhaodar an t-sàcramaid so ath-riarachadh.

Bho so féumaidh na creidich an aire 'thoirt gu'n tig iad ann an staid iomchuidh g'a h-ionnsaidh ; air eagal 's gu'n caill iad na gràsan a tha fuaighte rithe, 's gu'n tionndaidh i gu dìteadh do'n anam le a gabhail ann an staid peacaidh-bhàis.

Gu 'bhi ann an staid iomchuidh air son sàcramaid an Daingneachaidh, féumaidh an t-anam a bhi saor bho pheacadh-bàis ; tha e uime sin riatanach dol gu Eisdeachd romh làimh, a chionn cha tig an Spiorad Naomh a ghabhail còmhnaidh ann an anam a tha fo chìs aig an aibhisteir le peacadh-bàis. A thuilleadh air so, is còir do gach neach a tha brath an t-sàcramaid so 'ghabhail beachd diadhaidh, agus déigh làidir, a bhi aige air a bhi na 'thèampull gu bràch aig an Spiorad Naomh, air chor 's gu'n cuir e 'an céill, le cuideachadh a ghràsan, gach dleasnas a bhuineas do shaighdear Chrìosta. A bhàrr air sin, is còir do Chrìostaidh e-fhéin uidheamachadh air son na sàcramaide so, le ùrnaigh dhùrachdaich mar a rinn na h-Ostail : "*Bha iad so uile a' buanachadh a dh-aon inntinn ann an ùrnaigh,*" os Naomh Luc 's e 'labhairt air na deich làithean eadar Deasghabhail ar Slànair agus Caingis : "*Agus bha iad daonnan*

*'s an tèampull a' moladh 's a' beannachadh Dhé.* Nach sona iadsan a dh' uidheamaicheas iad-fhéin air an t-seòl chiadna, le gnìomhannan diadhaidh beannaichte.

Tha e mar fhiachan air a' Chrìostaidh a th' air a choisrigeadh leis an t-sàcramaid so, a bhi na 'shaighdear dìleas gu bràch ann an seirbhis Dhé, Rìgh nan rìgh: seasamh fo bhratach na croise, an comharradh sin a chuireadh air clàr 'aodainn: cath cruaidh a chumail ri 'naimhdean, agus buaidh a thoirt air an t-saoghal, air an fheòil, 'a air an aibhisteir, le stiùradh 's le còmhnadh Chrìosta, Rìgh nan uile chumhachd; a bhi dìleas gu bàs, agus dealachadh ri 'bheatha mu'n tréig e seirbhis Dhé, le toil a nàmhaid a dhianamh. Biodh e daonnan na 'airidh air an ainm urramach sin *Saighdear Chrìosta.* Le ùrnaigh agus carrantachd, ùmhlachd agus geimneachd, gleidheadh e 'anam saor, glan, bho pheacadh, gu 'bhi na 'àite-còmhnaidh aig an Spiorad Naomh.

An uair a théid an t-anam, 'an déigh caithimh-bheatha naoimh, 'an làthair cathair a' bhreitheanais, bithidh dealradh boillsgeil air, de'n *chomharradh* a chuir sàcramaid an Daingneachaidh air, fad na sìorrachd. Ach ma 's e 's nach bi ar caitheamh-beatha naomh, ma thréigeas sinn bratach Chrìosta, ma dh' éireas sinn suas na 'aghaidh, ma thruailleas sinn an *comharradh* sin le droch chaitheamh-beatha, éiridh e ann am breitheanas na'r n-aghaidh; dìtidh e sinn aig cathair a cheartais; tilgidh e sinn na's doimhne 'an teine ifrinne, 's bithidh e na 'chomharradh maslaidh shìorruidh air ar n-anman.

Ri linn Sàcramaid an Daingneachaidh a ghabhail is còir dhuinn Dà Thoradh dhiag an Spioraid Naoimh iarraidh air Dia le dùrachd; agus mar an ciadna, Seachd Tìodhlaicean an Spioraid Naoimh.

## URNAIGH ROMH'N DAINGNEACHADH.

O MO Dhia, cha 'n 'eil neart no misneach agam gus do chath a chur, gu fulang 'ad aobhar mar aon de d' shaighdearan; gu bochdainn, triob-laid, prìosan, no bàs, fhulang air son do Shoisgeil naoimh. Tha na diachainnean 's na croisean beaga 'tha 'tachairt orm gach là a' fiachainn dhomh cho lag 's a tha mo mhisneach an uair a tha mi ag géilleadh dhaibh: air an aobhar sin, tha mi 'g achanaich ort an Comhfhurtair a chur gu m' ionnsaidh le 'Sheachd tìodhlaicean beannaichte, gus mo neartachadh, 's mo sheòladh, a chur mo dhleasnais 'an céill le dìchioll, 's le dùrachd.

O Spioraid Naoimh, a tha 'lìonadh cridheachan do chreideach, thig a ghabhail tàimh 'am anam. Thoir bhuam nàire chronail, 's thoir dhomh mis-neach Chrìostail. Na leig le féin-ghaol, leis an t-saoghal, no leis an fheòil, buaidh fhaotainn orm. Na tugadh nì sa bith orm do lagh a chur suarach, no a thréigsinn. Na drùigheadh brosgul no eagal orm; dòirt do ghràsan gu pailt orm, air chor 's nach toir dòruinn no 'm bàs fhéin orm cùl a chur ri d' sheirbhis, los gu'm bi mi coltach ris na h-Ostail, do shaighdearan dìleas, ag gabhail toil-ìnntinn ann am fulang air do shon. Tha mi lag; ach an uair a thig an Spiorad Naomh orm, bithidh mi làidir annadsa, agus ni mi cogadh gu uair mo bhàis fo d' bhrataich 'an aghaidh naimhdean m' anma.

Thig, ma-ta, a Spioraid Naoimh, agus lìon m' anam le d' thìodhlaicean beannaichte. Amen.

Deònaich tighinn a nuas orm an dràsda, mar a thàinig thu nuas air na h-Ostail air là Caingis, 'an coltas theangannan teine, 's mar a thàinig thu nuas air mòran sluaigh le dol fo lamhan nan Ostal, air chor 's gu'n cuir mi 'an céill do *mhistirean* diadhaidh le creideamh beò, 's le cridhe làn gaoil; 's gu'n seas mi gu misneachail 'an aghaidh mo naimhdean faicsinneach agus neo-fhaicsinneach; gu'n toir mi buaidh orra, 's gu'm bi mi daonnan ealamh gus a h-uile seòrsa dòruinne, 's am bàs fhéin, fhulang air son a' chreidimh fhìrinnich. Amen.

## URNAIGH AN DEIGH AN DAINGNEACHAIDH.

O DHIA na tròcaire, tha mi 'toirt buidheachais dhut air son do thìodhlaicean lìonmhor, 's gu h-àraid air son nan gràsan a bhuilich thu orm ann sàcramaid an Daingneachaidh. Deònaich dhomh a bhi daonnan ag cuimhneachadh orra agus taingeil air an son; thoir dhomh a bhi gach latha 'tighinn air m' aghart ann an gliocas, 'an tuigse, 'an comhairle, 'an neart, 'an eòlas, 'an diadhachd, 's an eagal naomh. Thoir Dà Thoradh dhiag an Spioraid Naoimh dhomh, Carrantachd, sólas, &c.

O mo Dhia, a thug dhomh na tìodhlaicean prìseil so, gleidh fhéin 'am anam iad; ma 's ann air mo chùram-sa mhàin a bhios an dianadas naomh so, meallaidh athair na foille 's na ceilge bhuam iad: cuiridh e 'dhìth orm iad. Ach fo d' chùram-sa, 's fo d' shùil fhurachail, bithidh iad tiaruinte bho'n nàmhaid.

Tha mi 'g iarraidh mathanais air son tighinn a

dh-ionnsaidh na sàcramaide so air cho beag uidheamachaidh, 's le aineolas mu a luachmhoiread; air son nach d' thàinig mi ga 'h-ionnsaidh leis an toil, 's leis an déigh 'bu chòir dhomh; air son mo chaitheamh-beatha 'bhi 'an aghaidh riaghailtean an t-soisgeil. Ach, O mo Dhia, le còmhnadh nan gràs a fhuair mi anns an t-sàcramaid so, tha mi 'cur romham caitheamh-beatha diadhaidh a leanailt, 's a bhi 'am shaighdear dìleas do Chrìosta. O mo Dhia 's e so mo bheachd 's mo rùn an dràsda, ach an uair a's mutha 'smaoinicheas mi air mo laigse fhéin 's air neart mo naimhdean, 's ann a's treasa m' achanaich ag iarraidh barrachd ghràsan gach là, los nach truaillear mi leis an t-saoghal, no le 'dhroch cleachdainnean; agus los gu'n cuir mi eagal 'us nàire air chùl, a's tric a thug mo mhisneach bhuam gu labhairt 'an aghaidh a' pheacaidh, 's a chùm air m' ais mi bho m' dhleasnas a choimhlionadh. Deònaich gu'm fuilig mi le ciùine, 's le ùmhlachd, gach masladh 'us tàire, éucoir 'us crois, a thig 'am rathad.

Aon nì eile tha mi 'g iarraidh ort, O mo Dhia, 's e sin nach iarr mi tuille sìth, no fois, no tlachd ann an nichean an t-saoghail so, ach ann ad ghaol-sa a mhàin, 's a bhi daonnan a' dianamh an nì sin a thig gu d' bharrachd glòire. Amen.

## FAOISID.

### Soilleireachadh air Faoisid.

MA 's math leat d' éisdeachd a dhianamh leis an uidheamachadh cheart, féumaidh tu do chomhairle a chur ri Dia le mòran suime, agus, beagan ùine

ro-làimh, iarraidh air gu tric agus gu dìan, còmhnadh a ghràsan a thoirt dhut; gu h-àraid ma thachair dhut a bhi fada ann an staid a' pheacaidh; rud a chuireadh féum air dol a leth-taobh uaigneach car beagan ùine gus thu-fhéin a dhianamh deas le ùrnaigh agus cràbhadh; gus an gnothach a ghabhail fos làimh le cùram, agus gus an tuigeadh tu do staid, le feartan ùrnaigh agus cràbhaidh.

Rannsaich do chogais le dìchioll mór agus saothair, gun dol gu geilt no imcheist. Cuidich do mheomhair le clàr-innse nam peacannan, agus gabh sàr-bheachd air na h-ana-miannan a tha fuaighte riut; air a' chuideachda anns an robh thu; air do ghnothaichean gnàthail; air dleasnasan do staide, agus air an dòigh anns an do choimhlion thu iad; a h-uile peacadh anns an d' éirich dhut tuiteam 'an gnìomh no 'n dearmad, faigh a mach, agus cho tric agus a bha thu ciontach.

'An déigh do chogais a rannsachadh mar a thigeadh dhut, na saoil gu 'm beil thu nis deas air son d' éisdeachd, tha 'chuid a's cudthromaiche de'n chùis fhathasd romhad; agus 's e sin ùine agus saothair a ghabhail ort fhéin gu fìor aithreachas a thogail 'ad chridhe, maille ri gràin fhuathasaich air son do chiontan leis an d' thug thu tàire do Dhia; agus rùn làidir le cuideachadh a ghràs gu'n seachainn thu na peacannan ciadna á so suas cuide ri'n ceann-aobhair; agus gu'n cleachd thu miadhonan iomchuidh gu tòiseachadh air caitheamh-beatha ùr.

Gu ruighinn air bròn-cridhe air son do pheacannan, agus rùn làidir an seachnadh, féumaidh tu na gràsan so iarraidh gu dùrachdach air Dia, a chionn 's ann bhuaithesan a thig iad; uime sin gus do chridhe a ghluasad gu fìor aithreachas, leag d'aire gu dìan air ùrnaigh agus smaointean cràbhach 's gu h-àraidh air na ceithir nichean deireannach, air gràinealachd a' pheacaidh, air

mathas Dhé, air pàis agus bàs Chrìosta. An uair a ruigeas tu air a' mhulad throm so, le beachd a bhi dileas do Dhia, faodaidh tu 'bhi 'an dòchas a bhi uidheamaichte air son d' éisdeachd; ach as easbhuidh so cha 'n 'eil thu deas. Ma tha dad air d'inntinn a tha sgàth ort 'aideach, leig air ùrnaigh agus bròn as ùr gus am faigh thu neart agus gràsan a chuireas am fiamh ceacharra so air chùl. Agus a chaoidh na gabh a dhànadas no a ladarnas ort-fhéin, dol gu d'éisdeachd ann am beachd briag a dhianamh do'n Spiorad Naomh. O ciod e an toil-inntinn nach toir e dhut do chridhe aotromachadh bho eallach a' pheacaidh! Agus dé am fàsgadh agus an cnàmh-cogais nach 'eil na'n cleith.

'An àm aideachaidh, ùmhlaich thu-fhéin, agus innis do pheacannan gu saor soilleir, gun an lughdachadh le leisgeulan, no le tilgeadh na coire air an atharrach: dean làn-aideach air seòrsa agus air àireamh do pheacannan maille ris na cùisean a tha 'g atharrachadh an nàduir no a' leasachadh gu mór an coire. Biodh do bhriathran béusach, agus, ma ghabhas e seachnadh dhut, na toir suas ainm duine sa bith a bha na 'aobhar-peacaidh dhut.

*Seòladh air faoisid.*

An uair a théid thu stigh gu cathair na h-éisdeachd rach air do dhà ghlùn làmh-ri d' athair-faoisid; cuir comharradh na crois' ort, agus abair: 'Athair, beannaich mi, oir pheacaich mi. An uair a gheabh thu 'bheannachd, gabh an t-Aideachadh gu ruig *le m' mhòr choire-fhein.* An sin abair: Tha *(a' leithid so a dh-ùine)* bho'n a bha mi aig m' éisdeachd mu dheireadh 's fhuair (*no* cha d' fhuair) mi fuasgladh, 's ghabh (*no* cha do ghabh) mi Riarachadh, 's bho'n àm sin tha mi ga m' dhìteadh 'an. . . . An uair a dh' aidicheas tu uile, gu saor, soilleir, agus le ùmhlachd, na peacannan a's cuimhne leat tuiteam annta bho d' éisdeachd mu dheireadh,

faodaidh tu 'n dùnadh so 'chur air d'fhaoisid : ' Air son nam peacannan so, 's gach peacaidh a rinn mi riabh, tha mi duilich bho ghrùnnd mo chridhe, 's ag cur romham nach peacaich mi tuille. Tha mi 'guidhe mathanais bho Dhia annta, 's breitheanais-aithrich 'us fuasglaidh bhuaibhse, 'Athair-fhaoisid.' Agus gabh a' chuid eile de'n Aideachadh—*Air an aobhar sin*, &c. Anns an Aideachadh 'an deaghaidh " na naoimh uile " theirear 's a' chiad chuid '*agus dhuibhse 'Athair*,' agus anns an ath chuid '*agus oirbhse 'Athair.*'

'An sin éisd le suim 's le irisleachd ris gach seòladh 'us comhairle a bheirear ort, gabh ri d' bhreitheanas-aithrich le ùmhlachd, ag cur romhad a chur 'an gnìomh. A' faotainn fuasglaidh crom sìos do cheann, ùraich d'aithreachas air son do pheacannan uile, agus le fìor-irisleachd iarr tròcair air Dia, 's gu'n deònaicheadh e mathanas a thoirt dhut air nèamh mar a tha 'n sagart a' toirt dhut air talamh.

'An deaghaidh d' fhaoisid cuir do bhreitheanas-aithrich 'an gnìomh 's an àm agus 's an àite a dh'iarrar ort. Uraich do rùn a h-uile peacadh a sheachnadh, agus na miadhonan iomchuidh h-uige sin a chleachdadh, le ceann-aobhair 'us buaireadh a' pheacaidh a sheachnadh. Mar sin cuir thu-fhéin air rian do chaitheamh-beatha a leasachadh.

## Rannsachadh Cogais.

### *Urnaigh romh rannsachadh cogais.*

O MO Dhia, a tha fianaiseach air smaointean dìomhair mo chridhe, tha fios agad gur h-ann gu leasachadh do ghlòire, agus sàbhaladh m'anma a tha mi 'tighinn a dh-aideach mo pheacannan. Tha mi 'an geall air m' anam a ghlanadh bho smal a' pheacaidh le Sàcramaid naoimh na Faoisid, a

dh' òrdaich thu gu leas m' anma. O mo Dhia, thoir dhomh còmhnadh do ghràs gus an dleasnas cudthromach so a chur 'an gnìomh, ann an seòl 's gu'm faigh mi mathanas 'am pheacannan. O mo Dhia, tha mi 'faicinn gu soilleir gu'n d'rinn mi iomadh éucoir 'ad aghaidh, a thoill do chorruich agus do dhiùghaltas; agus mur fhaigh mi mathanas annta, gu'n téid mo thilgeadh á d'fhianais gu bràch. Tha mi nise ma-ta ro-dheònach air staid m' anma a rannsachadh, agus mo pheacannan fhaighinn a mach, leis an tric a thog mi d'fhearg. Ach, O mo Dhia, cha dian mi ach mi-fhéin a mhealladh mur fhaigh mi soilleireachadh do ghràs. Air an aobhar sin cuir thusa 'n cuimhne dhomh gach peacadh agus éucoir anns am beil mi ciontach: chionn is math a tha fhios agam nach 'eil nì 'am falach no 'n dubhar ort. Ach tha mise fo dhuibhre 's fo cheò a' pheacaidh. Tha mi air mo chuairteachadh le aineolas, tha m' anamiannan ga m' dhalladh, agus m' àrdan ag cur sgleò air gach éucoir; agus ged is léir dhomh cuid de m' lochdan, tha roinn mhòr de m' pheacannan 'am falach air sùilean m' anma. Ach, O mo Dhia, thoir thusa iad sin 'am follais dhomh; dèarrsadh solus do ghràs air m'anam, los gu'm faic mi gu soilleir gach éucoir a rinn mi, agus gach gìomh 'us fàillinn a tha fuaighte rium; agus na biodh dad air bith 'am falach orm a dh'fhaodas a bhi na 'aobhar-dìtidh dhomh. O Spioraid Naoimh, sgap thusa an ceò a tha ga m' chur iomrall; fiach dhomh mo neoineachd, mo shuaraiche, mo bhochdainn, agus gràinealachd mo pheacannan, los gu'm faigh mi eòlas orm-fhéin

agus ortsa, mo Dhia; agus gu'n till mi riut le cridhe aithreachail agus brònach, leis an toill mi fathamas agus tròcair a bheir mathanas dhomh 'am pheacannan.

O mo Dhia, leis nach àill bàs a' pheacaich, ach gu'm bi e beò, dian réite rium air an lath' an diugh. Thoir misneach dhomh, dian mo neartachadh, mo chuideachadh, agus mo chòmhnadh. Thoir bhuam spiorad an àrdain, los gu'n aidich mi mo pheacannan gu saor agus gu soilleir, le cridhe iriseal agus brùite. O mo Dhia, thoir rùn làidir dhomh am peacadh agus ceann-aobhair a' pheacaidh a sheachnadh á so suas, air sgàth do Mhic Iosa Crìosta. Amen.

## CLAR-INNSE PHEACANNAN.

I. FHAINTE. Tha cion Creidimh, Dòchais, Gràidh, agus Cràbhaidh, a' bristeadh air an fhàinte so.

1. *Cion Creidimh.* An robh ciad phuingean do chreidimh—mar a tha rùn dìomhair na Trianaid', fàintean Dhé, 's na h-Eaglaise, agus na Seachd Sàcramaidean, 'an aineol ort? An do chuir thu 'an teagamh, no 'n d' àicheidh thu puing sa bith de d' chreideamh? An d' aontaich thu le eiricich, no le droch chuideachda na'n labhairt 'an aghaidh do chreidimh, no dheagh-bhéusan? An do léugh thu leabhraichean eiriceach le tlachd no cunnart do d' anam? An d' rinn thu diù, no 'n d' thug thu tàire do rudan naomh? An robh thu 'rannsachadh rùintean dìomhair Dhé, agus a' fiachainn ri'n tuigsinn le tùr nàduir? An d' iarr thu eòlas no leigheas air draoidh-

ean no bana-bhuidsichean? An robh thu 'cur seadh bréige air facal Dhé, no ga 'thoirt a stigh ann an seòl faoin, no mar ghéire facail? An robh thu 'toirt creideis do bhruadair no do dh'aisling cadail, agus ga 'bhreithneachadh?

2. *Cion Dòchais.* An robh thu 'toirt géill do ghràsan Dhé, no 'call do dhùile ri tròcair, 's ri mathanas do pheacannan? An robh thu 'gabhail dànadais air mathas Dhé, le 'bhi 'dol air d'aghart ann an droch-bheart, no 'cur dàil' anns an aithreachas? An robh thu 'gabhail urad dhànadais as do neart fhéin, no á grasan Dhé, 's gu'n do chuir thu thu-fhéin ann an cunnart peacaidh, le dol 'an droch chuideachda, no 'léughadh dhroch leabhraichean, no 'dianamh rud sa bith eile a thigeadh gu dolaidh cuirp no anma dhut?

3. *Cion Graidh.* An robh thu 'toirt gaoil do Dhia os cionn gach nì, no, an d'thug mòrchuis no àrdan ort an lagh a bhristeadh, a roghainn air tàire no masladh fhulang bho dhaoine, no thu-fhéin a chomh-arrachadh a mach mar Chaitliceach? An d' thug saidealtas, nàire, no cabhag shaoghalta ort d' ùrnaigh, no dleasnas sa bith eile fhàgail? An robh thu dìochuimhneach air Dia, no neo-aontach d'a ghràsan? An robh sgàth ort labhairt mu Dhia, no an robh thu mì-thaingeil dha air son a ghràsan, agus a thìodhlaicean dhut?

4. *Cion Crabhaidh.* An robh thu 'lùbadh do ghlùn gu tric do Dhia, gu h-àraidh much agus anmuch? An robh thu 'gabhail d'ùrnaigh le suim agus le dùrachd, no 'n robh thu 'leigeil le smaointean eile

drùghadh a stigh ort le d' dheòin? An d' thug thu as-onair do Dhia, no sgainneil do 'n atharrach le luasgan, bruaidlein, no cadal, 'an àm na h-ùrnaigh? An robh thu 'cur dhìot bho latha gu latha sgur de'n olc, agus tòiseachadh ris a' mhath?

II. Fàinte.—Am beil e na 'chleachdadh agad a bhi 'toirt ainm Dhé an diamhanas? Dé cho tric? Am bi thu ri mionnan bréige no obainn? An d' thug thu mionnan-eithich, a dh' fhaodadh dolaidh a dhianamh air an atharrach, a thuilleadh air peacadh 'an aghaidh Dhé? An d' thug thu do mhollachd air neach sa bith, no 'n d' rinn thu guidhe dhut fhéin? An do ghabh thu tlachd ann am mionnan an atharraich? An do bhrosnaich thu e gu'n ionnsaidh? An d' thug thu bóid nach robh ceart, no a bha e fos cionn do chomais a coimhlionadh; no ma bha i ceart, an do bhrist thu i, no 'n robh thu fadalach ga 'cur 'an gnìomh?

III. Fainte.—An do bhrist thu air an Dònach, no air Làithean-féille? An d' rinn thu-fhéin, no an do leig thu le h-aon sa bith fo d' rian, am bristeadh le seirbhis mhì-riatanaich sa bith a dhianamh air na làithean sin? An d' éisd thu 'n aifrionn, an d' thug thu 'n aire gu math do 'n teagasg, do chràbhadh, 's do leabhraichean diadhaidh?

IV. Fainte.—*Mar urra-chloinne*—An d' thug thu tàire no as-onoir do d' phàrantan le briathran no le dianadas? An do dhiùlt thu iad, no 'n d' rinn thu diù de 'n comhairle? An robh thu leisg, dìorrasach dhaibh, no coma ùmpa? An do dhùraig thu olc sa bith éirigh dhaibh? An do ghabh thu gu

h-olc achasan bhuapa? An d' rinn thu olc sa bith air an iarrtas? An do thog thu gu feirg iad?

2. *Mar phàranta*—An robh thu mì-fhreasdalach air do chuid cloinne a thaobh anma no cuirp? Mì-chùramach mu'n ùrnaigh 's an dleasnas Crìostail ionnsachadh dhaibh an uair a bha iad òg? A' faicinn gu'n robh iad gu riaghailteach a' dol do'n aifrinn, agus do'n sgoil, agus a' seachnadh droch-chuideachda? A' toirt achasain dhaibh agus ga'n smachdachadh an uair a rachadh iad as an rathad? No ga'n cronachadh le feirg? No a' leigeil leotha a bhi 'ruith air an toil fhéin le beadradh, ga 'm moladh, no brosgul riutha? A' toirt droch-shamhlaidh dhaibh le misg, le mionnan, no le droch-sheanchas.

3. *Mar sheirbhiseach*—An do dhiùlt thu gnothach sa bith a dhianamh a dh' iarr do mhaighistir, no do bhana-mhaighstir ort? An do chum thu, no 'n d' thug thu seachad, no 'n do leig thu le feadhainn eile, dad a bhuineadh do d' mhaighistir no do d' bhana-mhaighistir? An robh thu mì-dhùrachdach, no mì-dhìleas ann an gnothuch sa bith a bha 'n earbsa riut? An do leig thu call sa bith na'n rathad? An robh cion dìchill ort ag cur air aghart gach nì a thigeadh gu féum dhaibh?

4. *Mar mhaighistir*—An robh thu cùramach 'us faicilleach mu ghiùlan agus mu chaitheamh-beatha do sheirbhiseach, a' toirt comhairle gu'n leas orra, agus ga'n cronachadh an uair 'bu chòir? An robh thu toirt orra an ùrnaigh ghabhail, an aifrionn éisdeachd, agus na sàcramaidean a chleachdadh? An robh thu 'dianamh diù dhiubh, a' sealltainn sìos

orra, a' toirt tàire dhaibh, a' trod riutha gun réusan? An robh thu diùlt an tuarasdal a phàidheadh, no an robh thu 'cur dàlach ann?

V. Fainte.—An robh thu ciontach ann am murt, no'n dòrtadh fala neochiontaich? An d' rinn thu ciorram, na dochann, air an atharrach? An do bhuail, no an do chiùrr thu e? An robh goimh no farmad, diùmb no gamhlas, agad ris? An do throd thu ris? An d' thug thu béum, no sglamhrainn dha? An d' rinn thu olc, no diùghaltas air, no' n robh an toil agad? An do dhiùlt thu mathanas a thoirt seachad? An do chum thu fearg ris? An robh thu fuar, coimheach ris, a' seachnadh bruidhinn a dhianamh ris, no fàilte a chur air. An d'thug thu sgainneal seachad, 's e sin peacadh a dhianamh 'an làthair feadhnach eile? Agus is leasachadh air do pheacadh, ma 's ann gu feadhainn eile a bhrosnachadh gu peacadh a thug thu seachad sgainneal. Ag éigneachadh, ag comhairleachadh, no ag cuideachadh an atharraich gu peacadh a dhianamh? A' toirt dìona, no ri cùl-taice do dhroch dhaoine, no 'dol eadar iad 's ceartas? An d' thug saidealtas no eisimeil ort gun chasg a chur air peacadh an atharraich, 's e na d' chomas, le comhairle 'thoirt air, no le ìnnse dh' a uachdaran dligheach? An d' thug thu eòlas do'n atharrach air a' pheacadh nach b'aithne dha? An robh thu 'moladh an uilc, no na feadhnach a bhios ris an olc? An d' rinn thu uaill as an olc a rinn thu-fhéin? An do dhiùlt thu déirce do na bochdan, no 'n robh thu neo-fhuasglach air daoine féumach?

VI. Fainte.—*Leis an teangaidh*—An do labhair thu cainnt dhùbailte as an tuigear seadh neòghlan? An robh thu ri draosdachd no drabasdachd? An robh thu ri seanchas salach? No an d' aithris thu eachdraidh mhì-bhéusach? An d' thug thu comhairle, seòladh, no brosnachadh gu mì-gheimneachd?

2. *Leis an t-sùil*—An do choimhead thu air rudan a dh'fhaodadh smaointean neòghlan a thogail dhut, mar a tha dealbhannan mì-bhéusach, no ort-fhéin, no air neach eile, ann an seòl mì-àraid? An robh thu 'léughadh leabhraichean mì-shuairce?

3. *Leis a' chluais*—An d' éisd thu ri cainnt shalaich, ri draosdachd no ri drabasdachd, no ri eachdraidh mhosaich? An do ghabh thu tlachd na leithid sin de sheanchas, no an do leig thu air 'aghart e 's e 'ad chomas a bhacail, no an uair nach robh e 'ad chomas, an d' fhuirich thu 's an droch-chuideachda?

4. *Le laimhseachadh*—An robh thu 'beantainn dhut-fhéin no do dh'fheadhainn eile ann an seòl mì-àraid? A' breith air boirionnaich, ga'n laimhseachadh, no ga 'm pògadh 'an dòigh mhì-bhéusaich?

5. *Le smaointean*—An do stad thu a d' dheòin air smaointean salach? An do ghabh thu tlachd annta? An d' thug thu aonta dhaibh? An do chuir thu romhad an cur 'an gnìomh?

6. *Le gnìomh*—An robh thu ciontach ann an dìolanas, 'an adhaltras, no 'am peacadh 'an aghaidh nàduir?—(Ma's maighdeann, no bana-charaid a thug thu as an rathad is miadachadh air do pheacadh e; is leasachadh cuideachd air, ma bha éiginn, cruaidh-impidh, no gealltannas-bréige 's a' chùis).

VII. Fainte.—An robh thu ciontach 'an goid? An robh thu cumail cuid an atharraich bhuaithe ge b' oil leis, no dh' aindeoin? An do dhiùlt thu d'fhiachan a phàidheadh, an robh thu cur dàlach annta no ga 'n àicheadh? An robh thu ri cuir, no ri mealltaireachd 'an àm bargain? An d' rinn thu call sa bith air an atharrach, no an do mhìll thu a chuid? An d' thug thu seachad droch airgead, no an do chùinn thu e?

VIII. Fainte.—An do thog thu fianais-bhréige 'n aghaidh do choimhearsnaich? An robh thu ri briagan, no ga'n dìon? An do chuir thu fotha an neo-chiontach? An d' thug thu 'n ciontach 'an uachdar? An robh thu ciontach 'an cùlchainnt, no 'an dubharachadh cliù an atharraich? An d' rinn thu follaiseach a pheacannan no 'fhàillinnean dìomhair? An robh thu 'falbh le naidheachdan, agus le sin a' togail aimhreit eadar theaghlaichean? An robh thu ciontach 'an ceilg, no 'an gabhail coltais dhiadhaidh ort-fhéin bho 'n leth-amach?

IX. Fainte.—An do shanntaich thu bean do choimhearsnaich? *(Faic an VI. Fàinte).*

X. Fainte.—An do shanntaich thu rud sa bith a bhuineadh do'n atharrach? *(Faic an VII. Fàinte).*

### FÀINTEAN NA H-EAGLAIS.

1. An d' éisd thu 'n aifrionn air gach Dònach, 's air gach Latha-féille? An d'rinn thu obair-shaoghalta gun éiginn, no gun òrdugh?

2. An do thraisg thu 'n Carghus agus làithean eile 'bh' air an òrdachadh? An do sheachainn thu feòil air Dihaoine, 's air na làithean eile nach robh e òrdaichte a h-iche?

3. An d'rinn thu deagh-fhaoisid aon uair 's a' bhliadhna, an car a's lagha ?

4. An do ghabh thu Corp-Chrìosta aon uair 's a' bhliadhna, an car a's lagha, 's gu h-àraid 'an àm na càsga !

5. An do phàidh thu an deachamh do d' phears'-eaglais ?

6. An do phòs thu le bainis 's a' Charghus, no 's an Aidbhen, no 'an taobh-stigh de'n cheathramh céum càirdis ?

## Na seachd Peacannan Bais.

I. Uabhar. An do ghabh thu tlachd asad-fhéin, na as do bhuaidhean, a thaobh cuirp no anma ? An robh thu 'cur bòsd asad-fhéin, as do ghliocas, á d'fhaoghlum, as do spionnadh, as do chuid, no as do chàirdean ? An robh barail mhór agad ort-fhéin ? No an robh thu 'toirt ionnsaidh air gnothaichean móra a bha fos cionn do neart ? An robh do bharail mhór ort-fhéin ga d'dhianamh cruaidh, magail, tàireil, air feadhainn eile ? An deachaidh d' àrdan cho fad' agus neopris a dhianamh air an fheadhainn a bha os do chionn, no monmhur na'n aghaidh no 'bhi asumhail dhaibh ? Gun a bhi 'gabhail ri d' choire, no ga d' dhìon féin le leisgeulan-faoine no briagach ? Ag cur suarach an seòlaidh, agus an achasain ? Dìan, dìorrasach, 'ad bheachd fhéin ? Mì-thaingeil do Dhia air son a thìodhlaicean dhut ?

II. Sannt. An robh thu 'g òrdachadh agad-fhéin rud sa bith de chuid an atharraich ? *(Faic an seachdamh Fàinte.)*

III. Druis. *(Chunnacas so air an t-siathamh Fàinte.)*

IV. Craos. An robh thu air mhisg? An do chuir thu feadhainn eile air mhisg? An do ghabh thu tuilleadh 's a' chòir de bhiadh, no le tuilleadh 's a' chòir de ghionach?

V. Leisg. An d'thug leisg ort dearmad a dhianamh air d' ùrnaigh much no anmuch? An d' thug leisg ort dleasnas sa bith eile a dhìochuimhnneachadh, no 'fhàgail gun dianamh? An robh thu trom, neoshunntach, marbhanta, fadalach, ri gnothach sa bith a bhuineadh do d' staid?

VI. Farmad. An robh thu 'gabhail bròin, no dorrain a chionn gu'n robh an t-atharrach na b'fhèarr buaidhean, na bu mhutha cuid, no na b'fhèarr dòigh, na thu-fhéin? Am bu mhath leat a chall? An robh droch-dhùrachd agad dha?

VII. Fearg. An do las thu suas ann an corruich, no'm feirg, ris an atharrach? An do leig thu mach d' anntlachd le mionnan, maoidheadh, smàdadh, càineadh, magadh, no diùghaltas? An do chum thu 'n fhearg ann ad chridhe? An robh thu mì-fhaighidneach fo chroisean, fo anshocair, 's fo easlaintean?

An so tha e ri thoirt fonear, nach e am peacadh a mhàin a tha ri 'aideach, ach a bhàrr air sin, gu'm beil a' cho liuthad uair 's a thuit thu anns gach peacadh ri ìnnse. Tha seòrsa, àireamh, 'us cùisean-miadachaidh a' pheacaidh ann an seòl comharraichte, ri thoirt fos n-àird; agus ma thug thu air falbh cuid no cliù an atharraich, féumaidh tu a chur air ais.

*Urnaigh air son aithreachais.*

O THIGHEARNA, is aobhar mulaid 'us bròin dhomh an sealladh a thug thu dhomh air mo pheacannan. Tha iad trom, lìonmhor, gràineil. Och, is ioma dòigh air 'na thoill mi d' fhearg, agus do chorruich! Tha 'fhios agam gu'n éirich iad suas gus mo dhìteadh aig uair mo bhàis, mur glan mi bhuam iad an dràsda le fior aithreachas. Ach, O mo Dhia, 's ann bho d' làimh fhialaidh, thobhairtich-sa a tha dùil agam ris na gràsan sin fhaotainn. Mur gluais thusa mo chridhe le fior bhròn air son mo chiontan, bithidh mo shaothair-sa diamhain, agus bithidh mi truagh gu bràch. Och, chuir mi suarach do mhathas! Rinn mi dìochuimhne air do chaoimhneas, mhì-bhuilich mi do ghràsan, agus bha mi neo-thaingeil air son gach tròcair a rinn thu orm! Is iomadh anam a tha 'n diugh a' losgadh ann an lasraichean iutharna air son na's lagha 'pheacannan na a rinn mise? Ach gabh truas rium. Is mór d'fhathamas rium an uair a thug thu rathad dhomh gu tilleadh riut, agus mo shìth a dhianamh suas riut. So an rud a tha 'toirt misnich dhomh, O mo Dhia, beannaichte gu'n robh d' ainm gu bràch. O mo Dhia, na agair orm peacannan nan làithean a chaidh seachad. Thoir làn-mhathanas dhomh annta, le fìor-aithreachas a thoirt dhomh; air chor 's gu'm bi mi aon uair eile air mo chùnntadh 'am measg do sheirbhiseach. Thusa, O Dhia, a chruthaich an saoghal le facal do chumhachd, cruthaich cridhe glan 'am chom. O Thighearna Iosa, seall orm le bàigh. Lìon m' anam

le bròn spioradail, 'us le fuath agus gràin air mo pheacannan. A so suas le còmhnadh do ghràs, bheir mi gaol dhut 'os cionn gach nì; bithidh mi dìan, dìleas, ann ad sheirbhis. Bithidh aoibhneas ann am flathanas air son aon pheacaich a ni peanas. O Athair na tròcaire, deònaich gu'm bi m'aithreachas cho trom agus cho fìrinneach, 's gu'n toir e sòlas do chùirt fhlathanais. Air cridhe brùite, a Thighearna, cha dian thu tàire. O Thighearna, dian tròcair orm, a thaobh 's gur peacach truagh mi. Air sgàth bàs dòruinneach mo Shlànair Iosa Crìosta, dian tròcair orm.

*Urnaigh a dh'fhaodar a ràdh tric romh éisdeachd.*

'IOSA, thoir mo pheacannan gu m' chuimhne.

'Iosa, thoir dhomh gràsan an aithreachais.

'Iosa, thoir dhomh gràsan na h-ùmhlachd.

'Iosa, thoir dhomh gràsan na h-irisleachd gu mi-fhéin a dhìteadh aig cathair-na-Faoisid, los nach téid mo dhìteadh aig cathair-a'-bhreitheanais.

'Iosa, thoir neart 'us misneach dhomh, ann an dòigh 's nach toir an t-àrdan orm peacadh sa bith a chleith. Is fhasa dhomh dol fo nàire car tamuill bhig, na m' anam a chur ann an cunnart dol gu dòruinn shìorruidh.

'Iosa, tha mi 'cur romham, le còmhnadh do ghràs, mo pheacannan aideach cho saor, agus cho soilleir, 's ge b'i so uair mo bhàis.

'Iosa, gabh truas rium.

'Iosa, dian tròcair orm.

Is aobhar nàire agus bròin am peacadh; ach is

aobhar aighir 'us sòlais do dh-ainglean Dhé, gu'm biodh e air a nigheadh air falbh ann an tobar na Faoisid. O m'anam, biodh aoibhneas ort; tha Dia toileach air réite 'dhianamh riut: glac a làmh thròcaireach, tha i sìnte 'mach gu réite 'dhianamh suas riut: na diùlt a mhathas. O mo Dhia, air sgàth Chrìosta, thoir dhomh fìor-aithreachas air son mo pheacannan, agus thoir air ais dhomh mo chòir air flathanas; agus na leig m' anam gu bàs sìorruidh.

### URNAIGH AN DEIGH NA H-EISDEACHD.

A DHIA na tròcaire, tha mi 'toirt molaidh dhut, agus cliù, air son gu'n d' thug thu dhìom eallach throm mo pheacannan. Le cridhe iriseal gun cheilg, dh'aidich mi do m' Athair-faoisid a h-uile peacadh air am b'urrainn dhomh cuimhneachadh. Deònaich gu'm bi an fhaoisid so taitneach 'ad shùilean. Thoir làn-mhathanas dhomh anns gach peacadh a chuimhnich, agus nach do chuimhnich mi aideach. O Thighearna, thugas dhomh a bhi na's cùramaiche, agus na's dìchiollaiche á so suas, ann ad sheirbhis, agus cùl a chur ris gach leannan-peacaidh a tha fuaighte rium, 's mi nis a 'toirt fuath agus gràin mo chridhe dhaibh. Le d' chòmhnadh, O Thighearna, cha dian mi peacadh tuille, a thoilleas d' fhearg, 'fhad 's is beò mi. O Shlànair, neartaich mi 'an aghaidh nam buairidhnean a's mutha a tha 'cur a dhiachainn orm. *(Ainmich 'an so riut-fhéin iad.)* Thugas dhomh a h-uile cunnart agus ceann-aobhair peacaidh a sheachnadh gu cùramach á so suas. O mo Dhia, seall, tha gach fàillinn a's coirbte a thàinig

a nuas orm bho Adhamh air an tromachadh agus air an daingneachadh le m' dhroch dhianadas fhéin. Ach a nise le còmhnadh do ghràs, tha mi 'cur romham nach bi mi ciontach am feasd ann am peacadh-bàis. Ni mi dìchioll air gach gìomh agus fàillinn a tha annam a leigheas, agus gach nì 'dhianamh gu barrachd glòire dhutsa. O Iosa, beannaich mo thoil mhath agus mo dhùrachd. O mo Dhia thugas dhomh mo chogais a rannsachadh gu mean agus gu dìchiollach a h-uil' oidhche; agus toiseach mo ghnìomhannan a thoirt dhutsa a h-uile madainn, air chor's gu'm bi 'chuid eile de 'n latha air a bhuileachadh gu d' ghlòir. O mo Dhia, thugas dhomh mo bhreitheanas-aithrich a chuimhneachadh, agus a chur 'an gnìomh le spiorad na h-ùmhlachd agus an aithreachais. Thugas dhomh a h-uile latha 'bhi 'gabhail am barrachd saothrach orm-fhéin, gu fàs na's diadhaidh agus na's fheàrr; air chor 's gu'n ruig mi mar sin air làn-mhathanas 'am pheacannan, air coimhlionachd caithimh-bheatha, agus air duais shìorruidh anns an ath-shaoghal. Tromh Iosa Crìosta ar Tighearna. Amen.

## GEALLADH N. FRANSI.

*'S e comhairle Naomh Fransi de Sàles do neach a ni éisdeachd, gu'n tugadh e an gealladh làidir so do Dhia a bhi dìleas dha tuille :—*

AIR mo ghlùn 'am fianais an Dé shìorruidh, agus uile chùirt fhlathanais, tha mise, A. a' faicinn a' mhiad 's a dh' fhiach thu, 'Athair na h-iochd, de thròcair dhomh, créutair bochd gun diù, ga m'

chruthachadh á neoni, ga m' ghleidheadh, ga m' àrach, ga m' thiarnadh bho ioma cunnart, agus a' buileachadh a' cho liuthad tìodhlaic orm : ach gu sònraichte tha mi 'faicinn cho iochdmhor, 's cho bàigheil 's a chuir thu, 'Dhia ghràsoir, suas ri m' pheacannan ; gu tric ag iarraidh orm tilleadh, agus deagh-bhéusan a leanail ; agus gus an latha an diugh a' feitheamh, gu ro-fhaighidneach, ri m' aithreachas, agus ri m' thionndadh bho gach éucoir a rinn mi ort, agus bho m' mhì-thaingealachd 'am mhì-dhleasnachd, 's 'am mhì-dhligheachd, leis an robh mi 'cur dàil' anns an aithreachas, agus a' dianamh neophris de d' ghràsan. Tha mi 'faicinn mar an ciadna, ged a chaidh mo naomhachadh, agus mo chomharrachadh a mach do Dhia mar urra-chloinne aig tobar a' bhaistidh, gu 'n do bhrist mi air na bóidean sin le 'bhi gu nàr, agus gu maslach, a' milleadh agus a' truailleadh buaidhean m' anma, agus céudan mo choluinne, le peacachadh 'an aghaidh mo Dhé phrìseil : ach tha mi nis a' tilleadh riumfhéin, agus a' tuiteam, le cridhe iriosal, brùite, air bialaobh cathair-cheartais mo Dhé ; tha mi 'thuilleadh air sin, ag aideach, ag innseadh, agus ag aithris gu'n do pheacaich mi gu trom 'an aghaidh mo Dhé uile-chumhachdaich ; agus gu'm beil mi ciontach ann am pàis agus 'am bàs Iosa Chrìosta air a' chrois, le m' pheacannan a choisinn dhàsan am bàs agus an dòruinn sin, agus a thoill dhòmhsa mo thilgeadh air chùl, agus mo dhìteadh gu sìorruidh.

Ach a' tionndadh ri cathair mo Dhé a's mutha tròcair, le cridhe aithreachail agus goirt air son

peacannan mo bheatha uile, tha mi 'sireadh gu h-iriosal mathanais, 'us ghràsan, agus tròcaire, á uchd pàis agus bàs Slànair agus Fear-saoraidh m' anma. Air a' bhun so mar aon stéidh mo dhòchais, tha mi 'g ùrachadh agus a' daingneachadh nam bóid a thugadh, as mo leth, aig tobar a' bhaistidh : cùl a chur ris an deomhan, ris an t-saoghal, agus ris an fheòil : agus ag oillteachadh romh chaochladh ìmpidh, romh bhuaireadh an aibhistir, 's romh chealgaireachd an t-saoghail, a nis agus a chaoidh. Agus a' tionndadh ri m' Dhia a's mutha iochd agus tròcair, 's e m' aigne, mo mhiann, agus mo dhùrachd á so suas, a sheirbhis a dhianamh, agus gaol nach dìobair a bhos no thall, a thoirt dha. Agus anns a' bheachd sin tha mi 'toirt seachad dha mo spioraid le 'uile bhuaidhean, m' anma le 'uile chumhachdan, mo chridhe le 'uile rùintean, mo choluinne le 'céudan air fad, ag gealltainn nach millear ball dhiom tuille le olc a dhianamh 'an aghaidh toil an Dé mhóir, d'am beil mi ga m' thoirt fhein seachad bho m' chridhe; agus ag gealltainn a bhi dleasnach, umhal, dìleas dha, gun tarrainn air m' ais, gun mhùthadh beachd, gun chaochladh ìnntinn.

Ach, mo thruaighe! ma bheir buaireadh an nàmhaid, no laigse mo nàduir, orm géilleadh do pheacadh air bith a bhios 'an aghaidh m' aigne, agus mo dhùrachd an dràsda, tha mi 'gealltainn agus a' cur romham, le còmhnadh an Spioraid Naoimh, gu'n grad-éirich mi, cho luath agus a mhuthaicheas mi mo choire; agus gu'n till mi as ùr gu cathair na

tròcaire, gun mhoille, gun dàil air bìth. 'S e so mo thoil, mo bheachd, agus mo dhùrachd, a tha mi ag ceangal, agus a' daingneachadh, gun saobhadh, gun atharrachadh, ann an làthair Dhé agus 'am fianais na h-Eaglais uile, a tha 'an glòir air nèamh, agus 'an cath air talamh ; a tha na 'màthair dhomh, agus ag cluinntinn mo gheallaidh, ann am pearsa a fir-mhuinntir, ris an d' rinn mi m' aideach.

Gu'm b'e do thoil, O Dhia shìorruidh nan uile ghràs, 'Athair, a Mhic, agus a Spioraid Naoimh, am beachd so 'dhaingneachadh annam agus a ghabhail mar ìobart chùbhraidh mo chridhe. Agus bho'n a thug thu an toil dhomh thun a ghnìomha so deònaich dhomh neart agus càil do ghràs gus a choimhlionadh. O mo Dhia, is tusa mo Dhia-sa, Dia mo chridhe, Dia m'anma, Dia mo spioraid. Is amhuil sin tha mi 'géilleadh 's a' toirt aoraidh dhut, a nise 's gu sìorruidh. Amen.

---

## COMANACHADH.

### TEAGASG AIR COMANACHADH.

"*Dearbhadh duine e-fhéin ;*" arsa Naomh Pòl (1 Cor. xi. 28.) *agus an sin icheadh e de 'n aran so :* 's e sin sealladh duine air staid a chogaise fhéin, agus ma chì e peacadh sa bith air 'anam, nigheadh e bhuaithe e le deòir an aithreachais, agus le deagh fhaoisid ; "Oir co sa bith a dh' icheas 's a dh' òlas gu mì-iomchuidh, tha e g-ithe 's a 'g òl dìtidh dha fhein, le cion aire a thoirt do chorp an Tighearna".

An neach a tha 'dol a ghabhail Comaine

féumaidh e a bhi na 'thrasgadh bho mhiadhon-oidhche.

Cha'n fhuilear dha cuideachd e-fhéin uidheamachadh air son an aoidh mhóir a tha 'dol a thighinn a dh-ionnsaidh 'anma: neach nach lagha na Iosa Crìosta, Mac an Dé bheò; tha e 'tighinn eadar Dhiadhachd agus Dhaondachd, Fhuil agus Fheòil, Anam agus Chorp, gu còmhnuidh a ghabhail na 'anam, agus gu fuireach ann, ga 'dhìon, ga 'bheathachadh, ga 'àrach, gus an tog e suas e air an latha mu dheireadh do fhlathanas a réir 's mar thuirt e. Gus an t-uidheamachadh so a dhianamh mar a's còir, tha na gnìomhannan cràbhaidh so a leanas, no 'n leithidean eile, ri chur 'an céill le mòran saothrach agus dùrachd.

### GNIOMHANNAN ROMH CHOMANACHADH.

#### *Gnìomh Creidimh.*

THA thusa, a Dhia, a chruthaich nèamh agus talamh a' dol a thighinn gu m' ionnsaidh. O nach mi 'bhios sona le 'bhi ann an cuideachda mo Shlànair? Co b'urrainn a' mhìorailte so a chreidsinn, mur biodh còmhdach soilleir air bho d' bhriathran fìrinneach fhéin. Tha mi 'creidsinn, a Thighearna, gur tusa-fhein a tha mi 'dol a ghlacail anns an t-Sàcramaid naoimh so. Thusa-fhéin a rugadh le Moire Oigh agus a dhòirt d' fhuil phrìseil air a' chrois gu m' shàbhaladh. Tha thu 'cur sgàthlainn air do ghlòir, agus a' falach orm do ghnùis' àluinne, fo riochd ùmhlaidh air an altair. Ach gu teann tha mi 'creidsinn gu'm beil do Choluinn

naomh, d' Fhuil phrìseil, d'Anam glòrmhor, maille ri d'Phearsa dhiadhaidh, anns an t-Sàcramaid bheannaichte so. Is fhada 'ghabh e bhuam géilleadh do m'chéudan-corporra, 'an aghaidh briathran fìrinneach mo Thighearna agus mo Dhia. Ag no teagamh cha chuir mi ann am facal uile-chumhachdach mo Dhé. O mo Dhia, le còmhnadh do ghràs, cha toir bàs no beatha orm an fhìrinn so a theagaisg thu, àicheadh; no a' phuing so de m' chreideamh 's de m' aidmheil a leigeil dhìom gu bràch.

*Gnìomh Umhlachd.*

Co mise, a Dhia a's mutha glòir agus cumhachd? No ciamar a's fhiach leat sùil a thoirt orm? Còir sa bith cha'n 'eil agam air meas no urram, O mo Thighearna Dia. Is peacach truagh mi; is cnuimheag dhìblidh mi; is suaraiche mi na an neoini fhéin. Agus ciamar a thig mi 'an làthair an Tì sin a tha uile-naomh? Ciamar a dh' icheas mi aran nan aingeal? Am bi mise air mo bheathaohadh le lòn diadhaidh? Cha robh 's cha bhì mise, a Thighearna, toillteanach air meas cho mór. Is truagh nach b' urrainn dhomh mi-fhein ùmhlachadh air son do ghlòire, cho fada 's a dh' ìslich thusa thu-fhéin air mo shon-sa anns an t-Sàcramaid naoimh so. O Iosa, a Rìgh nan aingeal, agus a Thighearna air nèamh 's air talamh, le uile ùmhlachd mo chridhe tha mi ga m' strìochdadh fhéin 'ad làthair, agus ag aideach mo neoineachd. Agus cha ghabhainn an dànadas orm-fhéin tighinn gu cuirm cho urramach, mur h-abradh tu-fhéin, "Mur ich sibh feòil Mhic an duine, agus mur òl

sibh fhuil, cha bhi 'bheatha agaibh unnaibh"; agus, "An neach a dh' icheas an t-aran so bithidh e beo gu sìorruidh."—Eoin, vi. 53, 59. A Thighearna, cha'n fhiach mise gu'n tigeadh tu stigh fo m' fhàrdaich, ach abair am facal a mhàin, agus bithidh m' anam sàbhailte.

*Gnìomh Aithreachais.*

O Dhia uile-mhathasaich, agus uile-thròcairich, tha thu a' tighinn gu m' ionnsaidh le ionmhas do ghràs, ged is e mo thoillteanas, mo thréigsinn leat buileach. Le m' pheacannan thog mi do chorruich, ach a nis tha mi 'toirt gràin mo chridhe dhaibh; agus le cuideachadh do ghràs, tha mi 'cur romham an seachnadh á so suas. O Athair shìorruidh, a tha làn iochd agus tròcaire, gabh truas rium. Air sgàth fulangas agus bàs mo Shlànair, math dhomh mo pheacannan: oir ged a tha mi 'n earbsa 's an àm a bhi glan le Sàcramaid na Faoisid, 'an déigh sin, a Thighearna, nigh thusa mi na's mutha 's na's mutha: dian uidheamaichte mi air son na cuilme diadhaidh gus am beil mi 'dol. Cruthaich cridhe glan 'am chom. Cuir trusgan geal nan gràs air m' anam, ann an rathad 's gu'm bi mi ann an staid iomchuidh gus mo Shlànair a ghlacail anns an t-Sàcramaid naoimh so.

*Gnìomh Dòchais.*

Tha thu 'tighinn a shealltainn orm, a Shlànair bheannaichte. Ciod e bhios a dhìth orm, agus an Tì aig am beil a h-uile nì ga 'thoirt fhéin dhomh? Le mòr earbsa 'ad chumhachd, 'ad thròcair, agus 'ad mhathas, tha mi ga m' liubhairt fhéin dhut. O Thigh-

earna, tha thu 'faicinn m' uireasbhuidh agus mo bhochdainn, agus co 's urrainn mo dhianamh suas ach thu? Tha thu deònach air sin a dhianamh, le 'bhi 'toirt cuiridh dhomh gu cuirm nan gràs. Tha thu 'gealltainn mo chòmhnadh; tha do bhriathran naomh a' toirt misniche dhomh gu tighinn 'ad fhianuis. Tha mi ga m' nochdadh fhéin 'ad làthair, gu fann, truagh, dall, mar a tha mi, 'an dòchas gu'n neartaich, gu'n cobhair, agus gu'n soilleirich thu mi. O mo Dhia, is leatsa mo chridhe; thig a ghabhail còmhnuidh ann. Le éideadh do ghràs ùraich d' ìomhaigh fhéin air m' anam, agus coisrig dhut fhéin e.

*Gnìomh Iarrtais.*

A Thighearna, nach iongantach an gnothach gu'n iarradh tusa gu m' ionnsaidh, gus mo dhlùthadh riut-fhéin anns an t-Sàcramaid naoimh so? Is tusa 'mhàin a' s airidh air mo ghaol-sa. 'Uain Dhé, a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail, dian tròcair orm, agus dian sìth rium. Thig, O Thighearna Iosa, a cheannaich gu daor mi, agus tog m' anam bho bhàs a' pheacaidh gu beatha nan gràs. Tha m' anam, ge fada 's an t-saoghal so bhuat air fògradh, gu dìan 'an geall ort. O mo Dhia, mo shòlas, m' ionmhas, mo shonas, mo bheatha, agus mo Rìgh, aig am beil gu saoibhir gach nì a tha dh'uireasbhuidh orm, dian bàigh rium. Ge truagh, peacach, neoineach mi, ann ad mhór thròcair tha thu 'deònachadh tighinn gu m' ionnsaidh. Cha'n 'eil nì sa bith air talamh, no air nèamh fhéin a's urrainn mo

chridhe 'lìonadh ach thu-fhein a mhàin. Is tusa an t-àrd-léigh a ni mo leigheas. Is tusa mo charaide dìleas nach tréig gu bràch mi. Is tu Rìgh na sìthe agus a' mhòr chumhachd a bheir fois 'us samhchair do m' anam. Is beag a dh-ionmhas do ghràs a ni sona, saoibhir, sàbhailte mise gu sìorruidh. O Thighearna Iosa, lìon m' anam le creideamh beò, le dòchas làidir, agus le dìan ghràdh. *Abair am facal a mhàin agus bithidh m' anam sàbhailte.*

## GNIOMHANNAN AN DEIGH COMANACHAIDH.

### *Gnìomh Aoraidh..*

O Dhia na mòrachd 's nam feart! an uair a's gann is urrainn na h-Ainglean a's àirde sealltainn air àilleachd do mhaise; an uair a tha nèamh agus talamh fo chrith 'ad làthair; an uair a tha na cumhachdan a's mutha 'lùbadh le fiamh dhut; ciamar a sheasas mise 'd fhianais? Ciamar a labhras mi ri Naomh nan naomh? O Thighearna, 's e mo chuid a bhi sàmhach, agus 'am thosd, bàite ann an ìoghnadh le smaoineachadh air do ghaol mìorailteach, agus air do bhàigh gun tomhas. O Rìgh nan rìghrean, tha mi 'toirt aoraidh dhut, agus ga m' ùmhlachadh fhéin gu neoini 'ad fhianais. 'An coimeas riutsa is lag, fann gach dùil 'us cumhachd; is truaighe agus bochdainn gach cothrom saoghalta; solus cruthaichte na gréine fhéin, is dorchadas 'ad làthair. Glòir 'us moladh, buidheachas 'us onair, aoradh agus cliù, bho'n chruinne gu léir do Mhac sìorruidh an Tì sin a's àirde, air son gu'm b'fhiù leis air

an latha diugh tighinn a ghabhail còmhnuidh 'am anam.

*Gnìomh Gaoil.*

O mo Dhia, tha thusa a nis agam aig am beil gach nì. Tha m' anam sona leat agus le ionmhas do ghràs. Fhuair mi an Tì air an robh mo mhiann, 's cha leig mi as e, gus an toir mi e gu tuinidh àrd mo mhàthar. Biodh an spéis shalach, fhaoin, thruaillidh, a thug mi do chréutairean talmhaidh, air a fuadach as mo chridhe; agus biodh e air a lìonadh, biodh e air a lasadh suas le d' ghràdh-sa a mhàin, O mo Shlànair, agus mo Dhia, a tha làn de na h-uile deagh bhuaidh, gun choimeas, gun tomhas, gun àirimh; tha mo ghaol dhut os cionn gach nì ; le m' uile chridhe, le m' uile anam, le m' uile ìnntinn, agus le m' uile neart tha mi 'toirt gràidh dhut. O, is fhada 'bha mi gun eòlas ort! O, is fhada 'bha mi gun ghaol a thoirt dhut! Ach á so suas tha mi 'cur romham gach nì a chur suarach ach thusa 'ad aonar. O Iosa, a thug gaol dhòmhsa bho'n t-sìorrachd, 's e rùn làidir mo chridhe, gu'm biodh uile ghaol m'anma air a choisrigeadh dhut gu bràch. O Iosa, beannaich mo rùn, agus neartaich mo thoil agus m' aigne.

*Gnìomh Taingealachd.*

De an taing a bheir mise dhut, O Dhia nan gràs, air son na comaine a chuir thu orm air an latha diugh. Cha d'fhoghainn leat bàs maslach, dòruinneach na croise fhulang air mo shon; le miad

do ghaoil orm, dheònaich thu 'bhàrr air sin tighinn gu m' ionnsaidh air an latha diugh ann an Sàcramaid naoimh na h-altarach. O m'anam, thoir taing, agus cliù, agus moladh do'n Tighearna do Dhia, air son a mhathais, a chaoimhneis, agus a thròcaire dhut. Ged a thachair do m'chaitheamh-beatha a bhi mì-dhligheach, mì-dhleasnach, agus mì-dhiadhaidh, cha bhi mi mì-thaingeil. Gu latha mo bhàis bithidh mi taingeil agus cuimhneach air a' chomaine, agus air na fiachan a chuir thu orm air an là so. Cha'n ann a mhàin 's a' bheatha so, ach ann an rìgheachd do ghlòire, tha mi 'n dòchas, a bhios mi 'dìoladh nam fiachan móra so, le 'bhi 'seinn do chliù-sa bho shaoghal gu saoghal.

*Gnìomh Achanaich.*

Tha thu 'am miadhon mo chridhe, O 'Fhuarain a h-uile sonais ! Do chaoimhneas, do mhathas, do ghràsan, dh'fhiach thu gu saor dhomh. O mo Thighearna Dia, tha thusa fialaidh, pàirteach, tròcaireach; agus tha mise féumach, uireasbhach, truagh. Is aibheis do ghràsan a tha gun iomall, gun ghrunnd. Is ionmhas iad nach traogh air a' mhiad 's ge'n toir thu seachad. Maothaich mo chridhe tioram le dealta do ghràs. Cuir deagh cheann-finid air an obair naoimh a thug gu m' ionnsaidh thu. Gach nì a's fuathach leat spìon bho m'chridhe, agus gach nì a's taitneach leat cuir ann. Cuir srian ri an-miannan mo choluinne; naomhaich m'anam. Tha thusa 'làthair anns gach àite agus ionad; na leig dhomh 'bhi ciontach ann am peacadh 'ad

fhianais, le smaointean, le briathran, no le gnìomhannan. Na toilleam gu bràch d'fhearg, O Iosa, agus na siream de shòlas ach a bhi 'dianamh do thoile, agus ag imeachd 'ad làthair.

*Gnìomh Tairgse.*

Air son nan tìodhlaicean lìonmhor agus prìseil a bhuilich thu orm, O Iosa, nì cha 'n 'eil thu 'g iarraidh ach mo chridhe, agus mo chridhe gu h-iomlan. Tha mi ga 'thoirt dhut, O Thighearna, agus mi-fhéin gu h-iomlan; chionn mar a thug thusa thu-fhéin gu buileach dhòmhsa, ciamar a dhiùltas mise mi-fhéin a thoirt gu buileach dhutsa; gu h-àraid an uair a's e mo bhuannachd fhéin a th' ann? As m'éugmhais tha thusa làn shona annad fhéin, ach as d'éugmhais-sa is créutair bochd truagh mise ga rìreamh. Air an aobhar sin, tha mi ga m' cheangal fhéin ri d' sheirbhis le m' uile chridhe gu uair mo bhàis. Tha mi ro-dheònach cuideachd gu'n rachadh gach nì eile a fhuair mi bhuat, mar a tha slàinte, neart, càileachdan, cuid, cliù, agus gach tàlann eile, a thionndadh gu barrachd glòire dhut. Mo smaointean, mo bhriathran, mo ghnìomhannan tha mi 'cur fo chùram, agus fo stiùradh do fhreasdail naoimh. Na d' thoil-sa, O mo Dhia, bithidh m' uile thlachd, agus m' uile shòlas.

*Gnìomh Deagh-bheachd.*

A thighearna, is mór a' bhàigh a dh' fhiach thu dhomh, an uair a chum thu bho bhàs obann, agus bho sgrios sìorruidh mi, 'an déis na rinn mi dh'olc a thogail do chorruich gu diùghaltas orm. Gu uair

mo bhàis bithidh mi dubhach, brònach, air son do ghaol-sa 'chur cho suarach, agus m' anam fhéin 'an cunnart. Ris a h-uile nì a tha 'dol eadar mi 's mo Dhia, tha mi nis ag cur cùil, 's a' toirt fuath agus gràin mo chridhe dha. Gléidh thusa mi, O Thighearna, bho na h-uile smaoin, facal, agus gnìomh a bhios 'an aghaidh geimneachd, carrantachd, agus ùmhlachd. Tha mi 'cur cùil ri aimhreit, ri mì-fhoighidinn, ri mionnan, ri briagan 'us cùl-chainnt, ri dearmad 'am dhleasnas, ri leisg 'am sheirbhis, agus ris gach nì eile a ni béud air m' anam, no 'chuireas fearg ortsa. Cha toir mi spéis do neach, no do nì, a laghdaicheas do ghaol-sa 'am chridhe. Cha bhi mi dìan, dìorrasach na m' bheachd fhéin ; cha mhutha 'ghabhas mi uaill no àrdan as na tìodhlaicean a thug thu dhomh. Tha mi 'cur romham nach lagaich eisimeil ri clann-daoine mo mhisneach ann ad sheirbhis, agus nach bi mi air mo shéideadh suas le pròis no moladh, no air mo mheatachadh le tarcuis. O Thighearna, ma bhios tusa air mo chùl, faodaidh mi 'bhi coma co bhios 'am aghaidh. O Thighearna, b'annsa leam 's an uair, am bàs fhulang 'ad fhianais, na gu'n tugainn, a chaoidh tuille, masladh dhut leis a' pheacadh. O Athair na soillse, le d' bheannachd thoir càil, buanas, agus soirbheas, do'n aigne agus do'n bheachd so, los gu'n coimhlion mi gach nì a tha mi 'gealltainn dhut ; agus le sin a dhianamh, gu'n coisinn mi an duais gun chrìch a tha 'feitheamh air do sheirbhisich ann am flathanas : tromh Iosa Crìosta ar Tighearna. Amen.

### GNIOMH MOLAIDH.

i. Bliadhna laghaidh gach uair a theirear e.

ii. Làn-laghadh uair 's a' mhìos, dhaibhsan a their e uair 's an latha fad a' mhìos.

Beannaichte gu'n robh Dia.
Beannaichte gu'n robh 'ainm naomh.
Beannaichte gu'n robh Iosa Crìosta, fìor Dhia agus fìor dhuine.
Beannaichte gu'n robh ainm Iosa.
Beannaichte gu'n robh Iosa ann an Sàcramaid uilenaomh na h-Altarach.
Beannaichte gu'n robh Màthair urramach Dhé, Moire ro-naomh.
Beannaichte gu'n robh a gineadh naomh agus gunsmal.
Beannaichte gu'n robh ainm Moire, Oigh agus Màthair.
Beannaichte gu'n robh Dia na 'Ainglean naomh agus na 'Naoimh.

### ANIMA CHRISTI.

i. 300 latha gach uair a ghabhar i.

ii. Seachd bliadhna agus seachd carghuis 'an deaghaidh Riarachaidh.

iii. Làn-laghadh uair 's a' mhìos dhaibhsan a ghabhas i, an car a's lagha, uair 's an latha.

'Anma Chrìosta, naomhaich mi.
A Chuirp Chrìosta, sàbhail mi.
'Fhuil Chrìosta, sàthaich mi.
'Uisge thaoibh Chrìosta, glan mi.
A Phàis Chrìosta, neartaich mi.
'Iosa mhath, gu gràsor éisd rium.

Ann ad lotan falaich mi.
Na fuilig mo sgaradh bhuat.
Bho 'n nàmhaid aingidh teasraig mi.
Aig uair mo bhàis gairm mi.
Agus òrdaich mi 'thighinn 'ad ionnsaidh.
Gu 'bhi maille ri d' Naoimh a' toirt cliù dhut
Fad shaoghal nan saoghal. *Amen.*

### 'EN EGO', 'AN LATHAIR CEUSAIDH.

Làn-laghadh, air na 'cùmhnantan gnàthaichte,' do gach aon a ghabhas gu cràbhach an ùrnaigh so 'am fianais dealbh no ìomhaigh Chrìosta air a chéusadh.

Seall, O Iosa mhath agus uilechaoimh, tha mi air mo ghlùinean ga m' ùmhlachadh fhéin ad làthair, agus mi le uile dhùrachd m' anma ag guidhe 's ag grìosad ort, gu'n deònaicheadh tu beò-fhaireachdainn creidimh, dòchais, agus gràidh, agus fìor-aithreachas air son mo pheacannan, maille ri rùn-leasachaidh ro-làidir, a chàramh 'am chrìdhe: agus mi le faireachadh-cridhe 's le dùbh-bhròn anma, a' smaoineachadh rium-fhéin, agus a' meórachadh 'am ìnntinn air do chóig lotan, agus agam fa chomhair mo shùl, an nì a labhair am fàidhe Dàbhaidh 's an fhàisneachd, mu d'dhéighinn, 'Iosa mhath: *Tholl iad mo lamhan agus mo chasan: chùnnt iad mo chnaimhean uile.*—Salm. xxi. 17, 18.

---

## MU LAGHADH-EAGLAIS.

A THUILLEADH air ar pecannan-bàis aideach, agus mathanas fhaotainn annta bho Dhia, 'us fuasgladh bho na piantan sìorruidh a tha iad a'

toilltinn ; agus cuideachd 'an deaghaidh dhuinn mathanas fhaotainn na 'r peacannan-sola—tha'n Eaglais a' teagasg gu'm beil againn, mar is trice, ri dìoladh-fiach aimsireil a dhianamh do cheartas Dhé. Chì sinn samhladh air so 's an t-seann-Tiomnadh (2 Righ. xii.), an uair a chuir Dia am Fàidhe Nàtan gu Rìgh Dàbhaidh, g'a chronachadh air son peacaidh thruim 's an do thuit e. Dh'aidich an rìgh a chionta agus rinn e an t-aithreachas ; agus an sin dh'innis am Fàidhe dha gu'n d'thug Dia mathanas dha. A dh'aindeoin sin, ged a thug e mathanas dha, b'àill leis a pheanasachadh le bàs a leinibh, ni gu fìrinneach a thachair. Is amhuil sin sinne, ged a gheabh sinn mathanas le deagh-fhaoisid, féumaidh sinn, mar is trice, dìoladh-fiach a dhianamh le oibrichean an aithreachais air son ar peacannan, air neo leigidh Dia peanas òirnn 's an t-saoghal so, mar a thachair do Rìgh Dàbhaidh, no 's an ath-shaoghal air dhòigh móran na's cruaidhe ann am Purgadair.

Tha comas aig an Eaglais peacannan a mhathadh le sàcramaid na Faoisid ; agus cuideachd ar fuasgladh bho'n phéin aimsireil so le Laghadh-eaglais. A chionn thug Dia an làn-chomas so dhith, an uair a thuirt e : *Ciod sa bith a cheanglas tu air talamh, bithidh e ceangailte air neamh*, &c.—Mat. xvi. 19.

Ach cha'n ann idir gu misneach a thoirt dhuinn peacadh a dhianamh a tha 'n comas so aig an Eaglais, ach gu cuideachadh leinn fuath a thoirt dha agus a sheachnadh ; is ann a mhàin air chùmhnanta gu'm bi gràin againn air ar peacannan a's urrainn dhi laghadh a bhuileachadh, agus is tric leatha 'bharr-

achd air sin a chur mu'r coinneamh deagh-oibrichean a dhianamh.

Anns na ciad linntean bha'n Eaglais ag cur bhreitheanasan-aithrich ro-chruaidh, agus sin ùine mhór, air peacaich ; air uairibh cóig bliadhna, deich bliadhna, 's mar sin, agus air uairibh fad am beatha. Ach 's na h-amannan so, leis cho plodach 's a tha sluagh air fàs, agus cho duilich 's a tha e dhaibh a' leithid sin de pheanas a dhianamh, rinn i, le neart a bàighe ruinn, an aotromachadh dhuinn. Air chor's a nise, le ùrnaighean goirid àraid a ghabhail, gu'm faod sinn fuasgladh fhaotainn bho urad de phian Phurgadair agus a gheabhteadh bho shean leis na breitheanais-aithrich chruaidhe ud a dhianamh ioma latha, agus ma dh'fhaoite ioma bliadhna. Mar shamhladh air sin: Tha'n Eaglais a' buileachadh 300 latha laghaidh òirnn gach uair a ghabhas sinn Leadan Moire le cràbhadh agus le fìor-aithreachas: 's e brìgh sin gu'm beil an ùrnaigh so a ghabhail ga 'r saoradh bho urad de'n phéin a tha 'feitheamh òirnn 'am Purgadair agus a rachadh ar saoradh bhuapa le 300 latha de na breitheanais-aithrich bho shean.

Air uairibh tha'n Eaglais a' buileachadh òirnn làn-shaorsa bho gach péin aimsireil a tha sinn a' toilltinn 's a' cheart àm. Ris an laghadh so theirear *làn-laghadh;* agus ris an laghadh a bhuilicheas i 'am pàirt, mar a tha 300 latha, 's a leithid sin, theirear *Pàirt-laghadh.*

Air amannan sònraichte tha'm Pàp a' buileachadh làn-laghaidh air an Eaglais gu h-iomlan. Ris an laghadh so theirear *Jubilee.* Tha'n diùbhras so

eadar e 's làn-laghadh eile: tha aobhar àraid air a thoirt seachad; tha àrd-mhodhannan ga'n gnàthachadh 'an àm a bhuileachadh; tha cùmhnantan sònraichte ri choimhlionadh; tha e air a bhuileachadh air na creidich uile; tha comas àraid ga 'bhuileachadh air a' chléir; &c.

Gu laghadh a chosnadh tha trì nichean uile-riatanach: 1. A bhi ann an staid nan gràs; 2. A bhi 'am beachd an laghadh a chosnadh; 3. Na cùmhnantan iomchuidh a chur gu mean 'an gnìomh le mór-chràbhadh, agus gu toradh làn-laghaidh a chosnadh; 4. Gràin a bhi againn air ar n-uile pheacannan-sola cho math 's air ar n-uile pheacannan-bàis, agus ar cridhe 'bhi glan-shaor 's gach spéis 'us déigh orra.

An uair a theirear gu'n coisnear laghadh air na "cùmhnanta gnàthaichte," tuigear le sin faoisid, comanachadh, agus ùrnaigh a réir beachd a' Phàpa. H-uige so fóghnaidh dhuinn cóig Paidrichean 'us cóig Beannachaidh Moire 'ghabhail.

A bharrachd air laghadh a chosnadh dhuinn-fhéin, faodaidh sinn gu tric laghadh a chosnadh air son nan anmannan a th' ann am Purgadair. Is còir dhuinn so a chumail na 'r cuimhne, agus fiachainn ri urad de chobhair a thoirt dhaibh 's is urrainn duinn, gu h-àraid do dh'anmannan ar pàrantan, ar càirdean, ar dìlsean, ar luchd-mathais, agus ar naimhdean: *A chionn is smaoin naomh agus shlàinteil ùrnaigh a dhianamh air son nam marbh, los gu'm fuasglar iad bho'm peacannan.*—2 Macab. xii. 46.

Bheirear fonear gu'm faodar gach laghadh a th' air

an ainmeachadh air feadh an leabhair so, a chosnadh air son nam marbh.

*Urnaigh gu Laghadh a chosnadh.*

O DHIA, àrd Athair naoimh, is tusa bonn a' cheartais, agus peacadh sa bith cha 'n fhaod tighinn 'ad chòir; ciontan 'us peacannan dhaoine cha'n urrainn dol as bho d'dhiùghaltas; 'an déigh sin, làn bàighe agus carrantachd, tha do lamhan sgaoilte agus fosgailte, gus na peacaich a thilleas riut le fìor bhristeadh cridhe a ghlacail, leis an toir iad a mach deaghthoradh an aithreachais. A Dhia a's mutha tròcair, air sgàth do Mhic ionmhuinn Iosa Crìosta, a dhòirt 'fhuil, agus a dh' fhuilig am bàs air son nam peacach, dian riumsa fathamas. A Dhia iochdoir, bho ghrunnd mo chridhe tha fuath agus gràin agam air peacannan mo bheatha gu h-iomlan, agus le cràdh spioraid tha mi an diugh a' léirsinn a' mhiad 's a thoill mi 'dhiùghaltas air an son. Ach as leth mór thoillteanas do Mhic ionmhuinn fhéin, tha mi 'an dòchas làidir gu'm bi thu càirdeil agus iochdmhor rium. O Iosa Chrìosta a Mhic Dhé, aig am beil gach cumhachd bho d'Athair, shuidhich thu Ard-bhuachaille ann ad Eaglais naoimh fhéin, gus do thréud, a cheannaich thu cho daor le d' fhuil phrìseil, a bheathachadh agus a stiùradh; agus dh'òrdaich esan, le ìmpidh do Spioraid Naoimh gu'm biodh làn-fhuasgladh bho gach péin aimsireil aig gach fìor chreideach a tha 's an rìgheachd so, air am beil làn-aithreachas air son a pheacannan. O Iosa, m' aon fhear-tiarnaidh air bialaobh d' Athar, bitheam air mo chùnntadh 'am measg an

fhìor luchd-aithreachais, gus am faigh mi na gràsan móra sin a bheir dhìom mo phian aimsireil air fad, a thoill mi air son mo chiontan. Làn creidimh 'us dòchais as do bhàigh, tha mi 'g achanaich ort d' Eaglais bheannaichte fhéin a lìonsgaradh, 's a naomhachadh; saor i bho bhristeadh a mach, 's bho chònnsachadh; biodh a buill uile air an aon-bheachd fhìrinneach; biodh solus do shoisgeil, tha mi guidhe ort, O Dhia naoimh, air a sgaoileadh feadh gach cèarna de'n t-saoghal. Soilleirich agus neartaich le gràsan saoibhir do Spioraid Ard-Cheannard d'Eaglaise naomh N. agus easpuigean eile mar an ciadna, agus a' chléir gu h-iomlan: ann an rathad 's gu'm faod iad le teagasg, 's le caitheamh-beatha diadhaidh, an creideamh naomh Caitliceach a chraobh-sgaoileadh air feadh an t-saoghail. Thugas dhuinn na gràsan móra sin, sìth agus sàmhchair: glaodh ri chéile ìnntinn agus cridheachan rìghrean agus phrionnsachan, air chor 's gu'n rian iad an sluagh a tha 'n earbsa riu gu réidh-bheairteach, ceart, 's mar sin gu'm faod sinn gu sìtheil moladh 'us aoradh a thoirt dhutsa bho shìorrachd gu sìorrachd. Amen.

## CRABHADH DO'N TRIANAID UILENAOIMH. LEADAN.

A Thighearna, dian tròcair òirnn.
A Chrìosta, dian tròcair òirnn.
A Thighearna, dian tròcair òirnn.
'Athair, bho am beil a h-uile nì, *Dian tròcair òirnn.*
A Mhic, tromh am beil a h-uile nì, *Dian tròcair òirnn.*
A Spioraid Naoimh, anns am beil a h-uile nì, *Dian tròcair òirnn.*

A Thrianaid naomh agus neodhealaichte, aon Dia,
A Mhòrachd thair-tuigse,
A Chumhachd neochaochlaidich,
A Ghliocais neochrìochnaich,
A Mhathais gun tràghadh,
'Inbhe àrd-uachdranaich,
A Dhiadhachd bho'n dligheach lagh
'Fhìrinn shìorruidh,
A Dhia a Rìgh uile-chumhachdaich,
Thusa 'mhàin a's Dia agus a's aon Dia,
Thusa anns am beil ar beatha, ar gluasad, agus ar bith,
Thusa 'tha'n talamh uile làn de d' Mhòrachd,
Thusa 'mhàin a's airidh air onoir 'us glòir,
Thusa 'tha 'toirt furtachd dhuinn na'r téinn,
Thusa 'mhàin a tha ri mòr bheartan-iongantach,
Thusa a tha, a bha, 's a tha ri tighinn,
Thusa a tha ceart agus uamhasach 'am breitheanas,
Thusa a tha glòrmhor agus àghor 'ad riaghladh,
'Athair a tha bhuat fhéin,
'Aonghin Mhic,
A Spioraid Naoimh, a tha bho'n Athair 's bho'n Mhac,
A Thrianaid bheannaichte aon Dia,

*Dian tròcair òirnn.*

Bi tròcaireach, *Dian fathamas ruinn, a Thighearna.*
Bi tròcaireach, *Gu gràsor éisd ruinn.*

Bho na h-uile olc,
Bho na h-uile peacadh,
Bho na h-uil' anacreideamh,
Bho bhristeadh d' fhàintean,
Bho shuarachas air do thìodhlaicean,

*Saor sinn, a Thighearna.*

Bho dhearmad air nithean naomha,
Bho bhàs sìorruidh,
As leth d' uile-chumhachd,
As leth do ghliocais,
As leth do mhathais neochrìochnaich,
As leth do mhòr-thròcaire,
As leth d'fhoighidinn agus d' fhad-fhulangais,

*Saor sinn, a Thighearna.*

Sinne na peacaich, *Deònaich éisdeachd ruinn.*
Tiùraich dhuinn thusa, am fìor Dhia, aideachadh anns gach àm agus àite,
Tiùraich dhuinn úrram a thoirt dhutsa aon Dia 'an Trianaid, agus aoradh a thoirt do'n Trianaid na 'h-aon,
Tiùraich dhuinn gaol a thoirt dhut le'r n-uile chridhe,
Tiùraich do shluagh a tha coisrigte do d' ainm naomh a ghleidheadh agus a shàbhaladh,
Tiùraich solus dhaibhsan a th' air seachran, gu tilleadh gu slighe 'cheartais,
Tiùraich fois shìorruidh do anmannan nam marbh-chreideach uile,
Tiùraich gu gràsor éisdeachd ruinn,

*Deònaich éisdeachd ruinn.*

O Thrianaid bheannaichte, *Saor sinn.*
O Thrianaid bheannaichte, *sàbhail sinn.*
O Thrianaid bheannaichte, *ath-bheothaich sinn.*
A Thighearna, dian tròcair òirnn.
A Chrìosta, dian tròcair òirnn.
A Thighearna, dian tròcair òirnn.
Ar n-Athair a tha air Nèamh, &c. *(os-n-ìosal).*
*V.* Beannaicheamaid an t-Athair agus am Mac maille ris an Spiorad Naomh.

*R.* Molamaid agus àrdaicheamaid e gu sìorruidh.
*V.* Is beannaichte thusa, a Thighearna, 'an spéur Nèamh.
*R.* Agus airidh air cliù, agus glòrmhor, agus àrdaichte gu sìorruidh.
*V.* Gu'm beannaicheadh Dia sinn, ar Dia fhéin, gu'm beannaicheadh Dia sinn.
*R.* Agus gu'n robh eagal aig uile chrìochan an talmhainn roimhe.

*Dianamaid urnaigh.*

O Dhia uile-chumhachdaich shìorruidh, a thiùraich do d' sheirbhisich, ann an aidmheil an fhìor-chreidimh, glòir na Trianaid sìorruidh aideachadh, agus ann an cumhachd na mòrachd aoradh a thoirt do 'n aonachd; deònaich le bunailteas daingeann 's a' chreideamh chiadna gu'm bi sinn tiarainte daonnan bho gach truaighe. Tromh Iosa Crìosta, do Mhac, ar Tighearna, Dia a tha beò agus a' rian maille riutsa ann an aonachd an Spioraid Naoimh: fad shaoghal nan saoghal. Amen.

A' Mhòrachd dhiadhaidh, agus an aon Diadhachd, an t-Athair, agus am Mac, agus an Spiorad Naomh, ga'r beannachadh. Amen.

## CONAIR NA TRIANAID UILENAOIMH.

'SE fàth a' chràbhaidh so—coimhleasachadh a dhianamh do'n Trianaid Uilenaoimh air son gach tàmailt 'us éucoir a thathas a' toirt dhi le luchd-toibheum 's le anacreidich, gu h-àraid 's na h-amannan so. Bho n' a 's e dìomhaireachd na Trianaid, cha'n e 'mhàin a' phuing a's àirde 's a 's naoimhe de'n chreideamh chrìostail, ach an dearbh bhonn

air am beil e air a stéidheachadh, cha'n urrainn cràbhadh a bhi na's taitniche do Dhia na 'n cràbhadh so leis am beil sinn ag aidmheil ar creidimh innte, agus a' strìth ri coimhleasachadh a dhianamh air son mì-dhiadhachd a luchdfochaid. Cha mhutha 's urrainn nach bi e ro-stàthor h-uige sin, agus fìor-thaitneach do Dhia, 's gu'm beil ann na ceart-ghnìomhannan sin, a tha 'n Sgriobtur a' teagasg dhuinn, 's sìor-ùrnaigh ùmhlachd 'us aoraidh do uile chùirt fhlathanais ga 'tairgse suas gu sìorruidh air bialaobh cathair Dhé.

Tha 'chonair so na 'trì earrannan, agus grìogag mhór 'us deich bheaga 's gach earrainn.

Theirear 'an toiseach uile a' Chréud, Creidim ann an Dia, &c.; agus an sin :—

A Dhia 'Athair nam Flathas, dian tròcair oirnn.

A Dhia 'Mhic 'Fhir-shaoraidh an t-saoghail, dian tròcair oirnn.

A Dhia 'Spioraid Naoimh, dian tròcair oirnn.

A Thrianaid Naomh aon Dia, dian tròcair oirnn.

'An sin theirear gach earrann mar a leanas.

An toiseach, air a' ghrìogaig mhóir, theirear a' Phaidir, "Ar n-Athair a tha air nèamh," agus na 'deaghaidh theirear,

Beannachd, 'us glòir, 'us gliocas, 'us buidheachas, onair, agus cumhachd, agus neart dh'ar Dia, fad linn nan linn. Amen.

'An sin air gach grìogaig bhig theirear :

Is naomh, naomh, naomh, Tighearna Dia nam feachd.

Tha'n talamh uile làn de 'ghlòir. Glòir do'n Athair, agus do'n Mhac, agus do'n Spiorad Naomh. Mar a bhà, 's mar a thà, 's mar a bhitheas, fad shaoghal nan saoghal. Amen.

### LAOIDH NAN AINGEAL.

i. 100 latha laghaidh uair 's an latha.
ii. Làn-laghadh uair 's a' mhìos air na cùmhnantan gnàthaichte.

Is naomh, naomh, naomh, Tighearna Dia nam feachd: Tha'n talamh làn de d' ghlòir. Glòir do'n Athair, glòir do'n Mhac, glòir do'n Spiorad Naomh.

---

## CRABHADH DO CHORP-CHRIOSTA.

### CRABHADH.

i. 300 latha gach uair a ghabhar an ùrnaigh a leanas 'an làthair na Sàcramaid Beannaichte.
ii. Làn-laghadh uair 's a' mhìos, air na cùmhnantan gnàthaichte, do gach aon a ghabhas uair 's an latha i fad a' mhìos.

O' MO Thighearna Iosa Crìosta, a tha, le miad do ghaoil air a' chinne-dhaonda, a' fuireach a dhoidhche 's a latha anns an t- Sàcramaid Naoimh so làn caoimhneis agus gaoil, a' feitheamh, ag cuireadh, 's ri di-beatha gach neach a thig a shealltainn ort; tha mi 'creidsinn annad a làthair ann an Sàcramaid na h-Altrach; bho ghrùnnd mo neoineachd tha mi 'toirt tainge dhut air son nan uile ghràs a fhuair mi bhuat, gu sònraichte air son gu'n do dheònaich thu thu-fhéin a bhuileachadh orm anns an t-Sàcramaid so, air son do Mhàthair Naomh Moire 'thoirt dhomh mar eadarghuidhear, agus air son cuireadh a thoirt dhomh gu tighinn a shealltainn ort 's an eaglais so. Tha mise 'n diugh a' toirt ùmhlachd do d' Chridhe uile-ghaolach, agus ri sin leis na trì beachdan so: 'an

toiseach, mar bhuidheachas air son an tìodhlaic mhóir so fhéin; a rithist, mar choimhleasachadh air son gach tàire a fhuair thu bho d' uile naimhdean 's an t-Sàcramaid so; 's an treas àite, tha mi leis a' chràbhadh so air bheachd aoradh agus diù a thoirt dhut anns gach àite 's an lagha 'thathas a' toirt de dh'urram dhut agus 'am mutha 'thathas ga d' dhìobairt innte.

O Iosa, tha mi 'toirt gaoil dhut le m' uile chridhe. Tha 'n t-aithreachas orm air son a' cho liuthad uair 's a chuir mi roimhe so mìothlachd air do mhathas neochrìochnach. Le d' ghràsan tha mi 'cur romham nach cuir mi mìothlachd ort tuille 's an ùine ri tighinn; agus 's a' cheart àm so, 'am pheacach truagh mar a tha mi, tha mi ga m'choisrigeadh fhéin gu h-iomlan dhut, tha mi 'cur cùil 's a' liubhairt dhut m' uile thoile, m' uile mhiannan, agus m' uile iarrtais, agus gach nì a's leam. Bho'n là so á so suas, dian mar a thoilicheas tu rium-fhéin 's ris gach nì a bhuineas dhomh. 'S e m' aon achanaich agus m' iarrtas ort do ghaol naomh, seasrachd gu m' chrìch, gus do thoil a làn-choimhlionadh. Tha mi 'g earbsa riut nan anmannan a tha'm Purgadair, gu sònraichte iadsan a bu deòthasaiche mu'n t-Sàcramaid uilenaoimh agus mu Mhoire ro-naoimh. Tha mi cuideachd ag earbsa riut nam peacach truagha gu léir.

Anns a' bheachd so, O Shlànair phrìseil, Iosa, tha mi 'co-shnaim m'uile iarrtas ri iarrtais do Chridhe Naoimh-sa, agus 'an aonachd riutha-san tha mi ga'n tairgse suas do'n Athair shìorruidh, ag

guidhe air 'ad ainm-sa 's air sgàth do ghaoil, gabhail riutha 's éisdeachd riutha.

## LEADAN CORP CHRÌOSTA.

A Thighearna, dian tròcair òirnn.
A Chrìosta, dian tròcair òirnn.
A Thighearna, dian tròcair òirnn.
A Chrìosta, éisd ruinn.
A Chrìosta, gu gràsor éisd ruinn.
A Dhia Athair nam flathas, *Dian tròcair òirnn.*
A Dhia 'Mhic Fhir-shaoraidh an t-saoghail,
A Dhia 'Spioraid Naoimh,
A Thrianaid naomh aon Dia,
'Arain bheò, a thàinig a nuas á Flathanas,
A Dhia 's a Shlànair fhalaichte,
A chruithneachd nan daoine-taghte,
'Fhìona 'chinnicheas òighean,
'Arain bhrìgheil 's a shòigh rìghrean,
'Iobairt shìor-mhaireannach,
A Thobhartais ghloin,
'Uain gun bhéud,
A chuirm fhìorghloin,
A lòin nan aingeal,
A mhanna fhalaichte,
A chuimhneachain ioghnaidh Dhé,
'Arain os cionn nàduir,
'Fhacail-'am-feòil,
A tha 'gabhail còmhnaidh na'r measg,
'Iobairt naoimh,
A Chailis a' bheannachaidh,
A dhìomhaireachd a' chreidimh,

*Dian tròcair òirnn.*

*Dian tròcair òirnn.*

A Shàcramaid bharraichte agus urramaich,
'Iobairt a's uile-naoimhe,
'Fhìor ìobairt-réite air son nam beò 's nam marbh,
'Iocshlaint nèamhaidh, leis am beil sinn ga'r gléidheadh bho'n pheacadh,
A mhìorailt nam mìorailtean,
A chuimhneachain ro-naomh air pàis an Tighearna,
A Thìodhlaic thair gach pailteas,
A chuimhneachain àraidh air gaol Dhé,
A shaoibhris gach mathais dhiadhaidh,
A dhìomhaireachd ro-naomh 's ro-àghor,
Iocshlaint na neo-bhàsmhorachd,
*Dian tròcair òirnn.*
A shàcramaid uamhasach agus bheòthachail,
'Arain a rinneadh 'ad fheòil le uile-chumhachd an Fhacail,
'Iobairt neo-fhuilteach,
Ar cuirm 's ar n-aoigh,
A chuirm a's sòghaile, 's ainglean-frithealaidh ga d'fhreasdal,
A shàcramaid na diadhalachd.
A bhann na carrantachd,
A shagairt 's a thobhartais,
A mhìlse spioradail air a blasad na 'ceart fhriamh fhéin.
'Urachaidh nan anmannan naomh,
A Lòin-thuruis na feadhnach a gheabh bàs 's an Tighearna,
*Dian tròcair òirnn.*
'Earlais na glòire ri tighinn,
Bi tròcaireach,
*Dian fathamas ruinn, a Thighearna.*
Bi tròcaireach, *Gu gràsor éisd ruinn, a Thighearna.*

Bho d'Chorp agus d'Fhuil a ghlacail gu mì-iomchuidh,
Bho anamiannan na feòla,
Bho anamiannan nan sùl,
Bho uabhar na beatha,
Bho na h-uile ceann-aobhair peacaidh,
As leth an ro-mhiann leis am bu mhiann leat a' Chaisg so iche maille ri d' dheisciobuil,
As leth na fìor-irisleachd sin leis an do ghlan thu casan do dheisciobul,
As leth na teas-charrantachd sin leis an d' òrduich thu an t-sàcramaid dhiadhaidh so,
As leth d' Fhala prìseil a dh'fhàg thu againn air ar n-altairean,
As leth Cóig Lotan do Chuirp uilenaoimh so a fhuair thu air ar son.

*Saor sinn, a Thighearna.*

Sinne na peacaich, *Deònaich éisdeachd ruinn.*

Gu'm b'e do thoil ar creideamh, ar n-urram, agus ar cràbhadh do'n t-sàcramaid àghoir so a mhiadachadh agus a ghleidheadh annainn.
Gu'm b'e do thoil ar treòrachadh le deaghfhaoisid gu tighinn tric a ghlacail do Chuirp Naoimh.
Gu'm b'e do thoil ar teasraiginn bho gach eiriceachd, foill, agus doille cridhe,
Gu'm b'e do thoil toradh luachmhor agus nèamhaidh na Sàcramaid uilenaoimh so a bhuileachadh oirnn,
Gu'm b'e do thoil ar neartachadh agus ar teasraiginn leis an lòn-thuruis so aig uair ar báis,

*Deónaich éisdeachd ruinn.*

A Mhic Dhé,

'Uain Dhé a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Dian fathamas ruinn, a Thighearna.*
'Uain Dhé, a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Gu gràsor éisd ruinn.*
'Uain Dhé, a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Dian tròcair òirnn.*
A Chrìosta, éisd ruinn.
A Chrìosta, gu gràsor éisd ruinn.

*V.* A Thighearna, éisd ri m' ùrnaigh.
*R.* Agus gu d' ionnsaidh thigeadh mo ghuth.

*Dianamaid ùrnaigh.*

O Dhia, a dh'fhàg againn 's an t-sàcramaid mhìor-ailtich so, cuimhneachan air do phàis; tiùraich dhuinn, guidhimid ort, a leithid a dh' urram a thoirt do mhistre naomh do Chuirp agus d'Fhala, 's gu'm bi sinn daonnan a' faireachdainn annainn toradh do shaoraidh. A tha beò 's a' rian gu saoghal nan saoghal. Amen.

## BEANNACHD NA SACRAMAID NAOIMH.

IS e Beannachd na Sàcramaid Naoimh—cràbhadh a tha'n Eaglais ag cleachdadh gu aoradh, moladh, agus glòir a thoirt do Dhia air son a mhathais agus a ghaoil gun àirimh, a dh'fhiach e dhuinn an uair a dh'òrdaich e Sàcramaid Naomh a Chuirp fhéin ; agus amhuil sin gu Beannachd ar Slànair fhaotainn.

An uair a bhios an sagart a' toirt na Sàcramaid 'am follais an t-sluaigh gu aoradh a thoirt di, seinnear an laoidh.

### O SALUTARIS HOSTIA.

| | |
|---|---|
| O salutaris Hostia, | Ciad-fàilt, a Shàcramaid nam buadh, |
| Quæ cœli pandis ostium | A dh' fhosgail dorus nèamh do'n t-sluagh ; |
| Bella premunt hostilia, | Tha sinn' ga 'r claoidh ag cath ri 'r nàmh, |
| Da robur, fer auxilium. | Thoir neart dhuinn, furtaich òirnn na 'r càs. |
| Uni trinoque Domino | Sìor-ghlòir do Dhia na 'Thriuir 's na 'aon, |
| Sit sempiterna gloria, | An t-Athair, am Mac, 's an Spiorad Naomh. |
| Qui vitam sine termino | O, deònaich dhuinne 'bheatha shìor |
| Nobis donet in patria. Amen. | 'An sòlas nèamh fad shaogh'l gun chrìoch. Amen. |

'An so, 's tric gu'n seinnear Leadan Moire, no laoidh iomchuidh air an sònraichear ; agus 'an sin " *Tantum ergo.*" Aig " *Veneremur cernui,*" cromaidh gach aon sìos.

| | |
|---|---|
| Tantum ergo Sacramentum | 'Shàcramaid, tha sinn le ùmhlachd, |
| Veneremur cernui : | 'Toirt dhut aoraidh, cliù, 'us glòir' ; |
| Et antiquum documentum | Riochd an t-Seann-lagh chuireadh cùl ris, |
| Novo cedat ritui ; | 'S an Lagh-ùr tha'n fhirbheachd chòrr ; |
| Præstet fides supplementum | Ged nach tuigear le 'r céudfàthan, |
| Sensuum defectui. | Creideamh cha dian fàillinn òirnn. |
| Genitori, Genitoque | Glòir do'n Athair, 's glòir do'n Mhac, |
| Laus et jubilatio, | 'S glòir co-cheart do'n Spiorad Naomh— |

Salus, honor, virtus quoque
Sit et benedictio;

Procedenti ab utroque

Compar sit laudatio.
Amen.

Cliù 'us aighir, onair 's neart,
Slàinte 's beannachadh a chaoidh—
Trianaid chumhachdach nam feart,
Molamaid mu seach 's mar aon. Amen.

*V.* Panem de cœlo præstitisti eis. [Alleluia.]

*R.* Omne delectamentum in se habentem. [Alleluia.]

Thug e aran daibh as na flaithis. [Alleluia.]

Anns an robh gach rogha blas. [Alleluia.]

*Oremus.*

Deus, qui nobis sub Sacramento mirabili passionis tuæ memoriam reliquisti; tribue, quæsumus, ita nos corporis et sanguinis tui sacra mysteria venerari; ut redemptionis tuæ fructum in nobis jugiter sentiamus. Qui vivis et regnas in sæcula sæculorum. Amen.

*Dianamaid ùrnaigh.*

O Dhia, a dh 'fhàg againn 's an t-sàcramaid mhìorailtich so cuimhneachan air do phàis; tiùraich dhuinn, guidhimid ort, a leithid a dh' urram a thoirt do mhistre naomh do Chuirp agus d'Fhala, 's gu'm bi sinn daonnan a' faireachdainn annainn toradh do shaoraidh. A tha beò 's a' rian gu saoghal nan saoghal. Amen

An uair a bhios an sagart a' toirt a' Bheannachd seachad leis t-Sàcramaid, cróm thu-fhéin sìos, agus thoir aoradh le d'uile chridhe do d'Shlànair anns an t-Sàcramaid. Thoir taing dha air son a mhathais, agus liubhair thu fhéin thairis dha; agus gu dùrachdach iarr air a bheannachd dhut fhéin agus do d'chuideachda, agus do'n Eaglais gu h-iomlan.

*Ant.* Adoremus in æternum sanctissimum Sacramentum.

Thugamaid aoradh gu sìorruidh do'n t-Sàcramaid uile-naoimh.

CXVI.—SALM.

Laudate Dominum, omnes gentes; laudate eum, omnes populi:

Molaibh an Tighearna, 'uile chinneacha; molaibh e, 'uile shluaigh.

Quoniam confirmata est super nos misericordia ejus; et veritas Domini manet in æternum.

A chionn dhaingnich e òirnn a thròcair; agus fìrinn an Tighearna mairidh gu sìorruidh.

Gloria Patri, et Filio, et Spiritui Sancto.

Glòir do'n Athair, agus do'n Mhac, agus do'n Spiorad Naomh.

Sicut erat in principio, et nunc et semper, et in sæcula sæculorum.

Mar a bha, 's mar a tha, 's mar a bhitheas, fad shaoghal nan saoghal.

Amen.

Amen.

Adoremus, &c.

Thugamaid, &c.

PANGE LINGUA.

i. 300 latha laghaidh aon uair 's an latha; 100 latha air son 'Tantum ergo' 's an ùrnaigh.

ii. Lan-laghadh Diordaoin Bangaid, Diordaoin Corp Chrìosta, no latha sa bith de'n ochdamh 's aon latha sa bith eile de 'n bhliadhna, air na cùmhnantan gnàthaichte.

| | |
|---|---|
| Pange lingua gloriosi | 'Theanga, séinn le caithrim cheòl-bhinn, |
| Corporis mysterium, | Dìomhaireachd Corp glòrmhor Chrìost', |
| Sanguinisque pretiosi, | Agus 'Fhala prìseil, mòrail, |
| Quem in mundi pretium | 'N éiric chòrr a dhìol ar fiach, |
| Fructus ventris generosi | Toradh cuim ro-naoimh na h-Òighe, |
| Rex effudit gentium. | 'Dhòirt àrd-rìgh gach slòigh gu fial. |
| Nobis datus, nobis natus | Dhuinne thugadh, dhuinne rugadh, |
| Ex intacta Virgine, | Leis an Oigh nach d'fhuilig béud; |
| Et in mundo conversatus | Bhos air talamh labhair 's thuinich, |
| Sparso verbi semine, | Sgaoil 'us chuir e facal Dhé; |

| | |
|---|---|
| Sui moras incolatus | 'N dòigh 'na chrìoch e cuairt a thurais, |
| Miro clausit ordine. | S' ioghnadh dhuinne 's do chùirt nèamh. |
| | |
| In supremæ nocte cœnæ, | Aig an t-suipeir, oidhch' a Phàise, |
| Recumbens cum fratribus, | Shuidh le 'bhràithrean sìos gu biadh, |
| Observata lege plene | 'S choimhlion e an lagh gun fhàillinn, |
| Cibis in legalibus, | 'S na deas-ghnàthan 'dh-òrdaich Dia ; |
| Cibum turbæ duodenæ | 'S thug e 'chorp—'s e beò na 'n làthair— |
| Se dat suis manibus. | As a làimh do'n dà fhear dhiag. |
| | |
| Verbum caro, panem verum | Le cumhachd 'fhacail naoimh tha Crìosta |
| Verbo carnem efficit : | 'Tionndadh arain fhìor gu 'Fheòil, |
| Fitque sanguis Christi merum, | 'S a'tionndadh fìona gu 'Fhuil dhiadhaidh— |
| Et si sensus deficit, | Ged nach tùr sinn 'mhìor-ailt mhòr, |
| Ad firmandum cor sincerum | Fóghnaidh creideamh dhuinn mar fhianuis, |
| Sola fides sufficit. | Biodh an cridhe dìan gun ghò. |
| | |
| Tantum ergo Sacramentum | 'Shàcramaid, tha sinn le ùmhlachd, |
| Veneremur cernui : | 'Toirt dhut aoraidh, cliù, 'us glòir' ; |
| Et antiquum documentum | Riochd an t-Seann-lagh chuireadh cùl ris, |
| Novo cedat ritui ; | 'S an Lagh-ùr tha'n fhirbheachd chòrr ; |

| | |
|---|---|
| Præstet fides supplementum | Ged nach tuigear le 'r céud-fàthan, |
| Sensuum defectui. | Creideamh cha dian fàillinn òirnn. |
| Genitori, Genitoque | Glòir do'n Athair, 's glòir do'n Mhac, |
| Laus et jubilatio, | 'S glòir co-cheart do'n Spiorad Naomh— |
| Salus, honor, virtus quoque | Cliù 'us aighir, onoir 's neart, |
| Sit et benedictio : | Slàinte 's beannachadh a chaoidh— |
| Procedenti ab utroque | Trianaid chumhachdach nam feart, |
| Compar sit laudatio. Amen. | Molamaid mu seach 's mar aon. Amen. |
| *V.* Panem de cœlo præstitisti eis. [Alleluia.] | Thug e aran daibh as na flaithis. [Alleluia.] |
| *R.* Omne delectamentum in se habentem. [Alleluia.] | Anns an robh gach rogha blas. [Alleluia.] |
| *Oremus.* | *Dianamaid Urnaigh.* |
| Deus, qui nobis sub Sacramento mirabili passionis tuæ memoriam reliquisti ; tribue, quæsumus, ita nos corporis et sanguinis tui sacra mysteria venerari ; ut redemptionis tuæ fructum in nobis jugiter sentiamus. Qui vivis et regnas in sæcula sæculorum. Amen. | O Dhia, a dh'fhàg againn 's an t-sàcramaid mhìorailtich so, cuimhneachan air do phàis ; tiùraich dhuinn, guidhimid ort, a leithid de urram a thoirt do mhistre naomh do Chuirp agus d'Fhala, 's gu'm bi sinn daonnan a' faireachdainn annainn toradh do shaoraidh. A tha beò 's a' rian gu saoghal nan saoghal. Amen. |

## CRABHADH DO CHRIDHE NAOMH IOSA.

LE Cridhe Naomh Iosa thathas ag ciallachadh Cridhe ar Slànair air aonadh ris an Daondachd bheannaichte, 's air an aobhar sin ri Pearsa Dhiadhaidh an Fhacail. Bho'n is e 'n cridhe samhladh a' ghaoil, tha'n Eaglais a' moladh a' chràbhaidh so dhuinn, 's gur h-e Cridhe Naomh Iosa samhladh 'us ionad-naomh a' ghaoil sin leis an d'thug ar Slànair gaol duinn, agus 'n a liubhair e e-fhéin air ar son. Uime sin an uair a chuireas sinn suas ar n-achanaich ri Cridhe Naomh Iosa, tha sinn air sheòl ro-shònraichte a' toirt onoir do'n ghaol sin a bha na 'theine 's a' Chridhe Naomh air son mhic an duine.

Is e beachd àraid a' chràbhaidh so dìoladh-fiach a dhianamh 'an éiric gach tarcuis a rinneadh air Cridhe Naomh Iosa an uair a bha e air talamh—tarcuis a thathas fhathast a' dianamh air anns an t-Sàcramaid Dhiadhaidh—'an Sàcramaid a ghaoil.

Ri linn do 'r Slànair an cràbhadh so fhoillseachadh do'n mhaighdinn-chràbhaidh naoimh ud, Màiri Alacoque Urramach, dh'fhiach e a chridhe dhi 's e air a chuairteachadh le droigheann, crois ann, 's e air cathair-theine, agus thuirt e : " Faic an cridhe a thug a' leithid de ghaol do mhac-an-duine 's nach do chaomhain e nì a dhearbhadh a ghaoil daibh, gu ruig 'us e fhéin a chaitheamh as air an son ; ach 'an éiric sin nach fhaigh ni bho'n tromlach de'n chinne-dhaonda, ach eas-urram 'us mì-thaingealachd. Is e a tha ga m' chràdh gu tur cridheachan a th'air an coisrigeadh dhomh a bhi ga m' ghiollachd 's an

dòigh." 'An sin dh'earb e rithe a culaidh-mhathais a dhianamh gu latha-féille a chur air chois 'an onoir a Chridhe Dhiadhaidh air a' chiad Dhihaoine 'an deaghaidh an Dònaich an taobh-stigh de fhéill Chuirp-Chrìosta; agus sin leis a' bheachd so: 1. Los Crìostaidhnean a thoirt tainge dha air son an tobhartais àghoir a bhuilich e orra 'an Sàcramaid a Chuirp fhéin. 2. Gu dìoladh-fiach a dhianamh le 'n ùmhlachd agus le 'n aoradh air son na h-eas-onoir agus na tarcuis a tha peacaich a' toirt da anns an t-Sàcramaid uilenaoimh. 3. Los gu'n tugadh iad dha an onoir a's dligheach dha, ach a thathas ag cumail bhuaithe 'an iomad eaglais far am beileas a' toirt cho beag de ghaol, de urram, agus de aoradh dha. Gheall e ionmhas a chridhe a bhuileachadh gu fialaidh, pailt, orrasan a chleachdadh an cràbhadh so, cha'n ann a mhàin air an latha-fhéille, ach air làithean eile an uair a thigeadh iad air choimhead-achd air an t-Sàcramaid Dhiadhaidh.

Chuireadh Comuinn Cridhe Naomh Iosa air chois anns gach cèarnaidh, agus bhuilich am Pàp ioma laghadh-eaglais orra, a dh'fhaodas gach urra dhiubh a chosnadh air a shon fhéin no air son nam Marbh-chreideach. 'S e na tha mar fhiachan air gach urra de'n chomunn ('an deaghaidh a ghabhail a stigh le sagart fo ùghdarras gu sin a dhianamh) gu'n gabh e uair 's an latha *A' Phaidir, Fàilte Moire,* 's *a' Chreud,* agus an achanaich so:

*A Chridhe uilenaoimh Iosa thoir orm gaol a thoirt dut na's mó 's na's mó.*

### Gniomh coisrigidh.

O CHRIDHE Naoimh Iosa, dhutsa tha mi 'coisrigeadh 's a' tairgse suas mo bheatha, mo smaointean, mo bhriathran, mo ghnìomhran; mo shaothair, agus m' fhulangais. Deònaich gur h-e 's culaidh-oibre dhomh á so suas a bhi 'toirt gaoil, 'us seirbhis, 'us urraim, 'us glòire dhutsa. Uime sin, O Chridhe uilenaoimh, bì-sa dhomh 'ad aona chuspair-gaoil, 'ad dhìon do m' bheatha, 'ad èarlas air mo shàbhaladh, agus 'ad sgéith-dhìdein aig uair mo bhàis. O Chridhe na féile, bì-sa 'd naomhachadh dhomh air bialaobh cathair Dhé, agus dìon mi bho 'fheirg-san, a thoill mi cho ceart. Annadsa tha mi 'cur m' uil' earbsa; agus, dearbhte 's mar a tha mi 'a m' laigse fhein, tha mi ga m' chur-fhéin gu buileach 'am mèinn do mhathais. Cuir as do gach nì annam a tha mì-thaitneach no mìothlachdor leat. Càirich thu-fhéin mar chomharradh diadhaidh air mo chridhe, los mo gheall dhut gun dealachadh riut gu bràch, a bhi daonnan 'am chuimhne. As leth do chaomh-mhathais, cuideachd, deònaich m' ainm a chur sìos 'an Leabhar-na-Beatha! agus gur h-ann a bhios mi 'am chobhartach coisrigte do d' ghlòir, a' sìor-lasadh le d' ghaol fìorghlan, 's mi uile 'm chaoir-theine leis gu sìorruidh. Annadsa tha mi 'cur m' uile shonais; 's e so m' uil' iarrtas, gun mo bheò no mo mharbh a bhi 'n staid sa bith eile ach 'am sheir-bhiseach dìleas dhutsa. Amen.

### Leadan Cridhe Uilenaomh Iosa.

A Thighearna, dian tròcair òirnn.

A Chrìosta, dian tròcair òirnn.
A Thighearna, dian tròcair òirnn.
A Chrìosta, éisd ruinn.
A Chrìosta, gu gràsor éisd ruinn.
A Dhia Athair nam Flaitheas, *Dian tròcair òirnn.*
A Dhia Mhic 'Fhir-saoraidh an t-saoghail.
A Dhia a Spioraid Naoimh,
A Thrianaid naomh aon Dia,
A Chridhe Iosa,
A Chridhe Iosa, aonaicht' 'am pearsa ri Facal Dhé,
A Chridhe Iosa, 'Ionaid-Naoimh na Diadhachd,
A Chridhe Iosa, a Thèampuill na Trianaid naoimhe,
A Chridhe Iosa, 'Aibheis a' ghliocais,
A Chridhe Iosa, a Chuain a' mhathais,
A Chridhe Iosa, a Chathair na tròcaire,
*Dian tròcair òirnn.*
A Chridhe Iosa, 'Ionmhais nach fàilnich a chaoidh,
A Chridhe Iosa, a fhuair sinn uile dhe d'lànachd,
A Chridhe Iosa, ar Sìth 's ar Réite,
A Chridhe Iosa, a Shamhuilt nan uile shubhailcean,
A Chridhe Iosa, Uileghràdhach, agus airidh air uileghràdh,
A Chridhe Iosa, 'Fhuarain fhìoruisge 'sruthadh a mach gu beatha shìorruith,
A Chridhe Iosa, anns am beil mór-thlachd an Athar,
*Dian tròcair òirnn.*
A Chridhe Iosa, 'Iobairt-réite air son ar peacannan,

A Chridhe Iosa, a bha dèarlàn cràidh air ar son,
A Chridhe Iosa, a bha fo dhùbhròn-bàis 's a' ghàradh,
A Chridhe Iosa, a lìonadh le tarcuis,
A Chridhe Iosa, a leònadh le gaol,
A Chridhe Iosa, a tholladh le sleagh,
A Chridhe Iosa, a thràghadh le fuil air a' chrois,
A Chridhe Iosa, a bhrisd air son ar peacannan,
A Chridhe Iosa, a tha fhathast fhéin le daoine mì-thaingeil ga d' réubadh 'an Sàcramaid uilenaomh a' ghaoil,

*Dian tròcair òirnn.*

A Chridhe Iosa, a Dhìdein nam peacach,
A Chridhe Iosa, a Chobhair nan deòiridh,
A Chridhe Iosa, a Sheasrachd nan daoine-cearta,
A Chridhe Iosa, a Shàbhalaidh na feadhnach a tha 'cur an dòchais annad,
A Chridhe Iosa, a Shàbhalaidh na feadhnach a gheabh bàs annad,
A Chridhe Iosa, a chaoin Thiarmainn do luchd-aoraidh,
A Chridhe Iosa, a Shòlais nan Naomh uile,

*Dian tròcair òirnn.*

A Chridhe Iosa, ar Cùl-taice 's na diachainnean cruaidhe 'tha 'tighinn òirnn.

'Uain Dhé, a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail, *Dian fathamas ruinn, O Thighearna.*
'Uain Dhé, a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail, *Gu gràsor éisd ruinn, O Thighearna.*
'Uain Dhé, a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail, *Dian tròcair oirnn.*

*V.* 'Iosa, a tha ciùin 'us iriseal 'an cridhe.
*R.* Dian mo chridhe-sa a réir do chridhe.

*Dianamaid urnaigh.*

Tha sinn ag achanaich ort, a Dhia uile-chumhachdaich, gu'n deònaicheadh tu dhuinne, a tha 'cur uaille á Cridhe Uilenaomh do Mhic ionmhainn, agus a' toirt cuimhne air tìodhlaicean àghor a ghràidh dhuinn, subhachas a bhi òirnn, maraon mu'n oibreachadh agus mu'n toradh. As leth ar Tighearna ciadna. Amen.

*Urnaigh eile.*

O IOSA, as leth do Chridhe naoimh, a' sruthadh thairis le caoine, tha sin ga 'r n-earbsa fhéin riut, agus gach nì a bhuineas duinn, ar pàrantan, ar càirdean, ar dìlsean, ar luchd-mathais, ar n-uachdarain agus ar naimhdean: gabh fo d' dhìon an tigh, 's am baile, 's an rìgheachd so: gabh an cùram ciadna de gach aon a tha fo thrioblaid; agus dhiùbhsan a tha 'n cruaidh-spàirn a' bhàis; seall a nuas na d' iochd ris a' pheacach dhalma, agus gu sònraichte seall ris na h-anmannan truagh a tha 'fulang 'am Purgadair, 's maraon riuthasan a tha maille-ruinne 's a' chomunn naomh so a' toirt onoir 'us urraim dhutsa. Beannaich iad sin gu h-àraidh, O Iosa mhathasaich, agus beannaich iad a réir miad do mhathais, do thròcaire, agus do ghaoil gun àirimh. Amen.

Urnaigh air son na feadhnach a tha'n tarrainn a' bhais.

i. 100 latha gach uair a ghabhar i.
ii. Làn-laghadh uair 's a' mhìos do gach aon a

ghabhas fad a' mhìos i, trì uairean 's an latha aig caochla amannan.

O IOSA uile-thròcairich, 'Fhir-ghaoil nan anmannan, tha mi 'guidhe ort as leth Spàirn do Chridhe uilenaoimh, agus bròn do Mhàthar gun-smal-peacaidh, gu'n glanadh tu na d' Fhuil fhéin peacaich an t-saoghail uile a tha 's an tarrainn agus gu bàsachadh an diugh. Amen.

A Chridhe Iosa a dh'fhuilig spàirn a' bhàis, gabh truas riuthasan a tha 's an tarrainn.

## Gnìomh coileasachaidh do Chridhe Naomh Iosa.

O CHRIDHE uile-ghaolaich agus aorail Iosa, a bhuillsgein gach cridhe, 'ad chaoir-theine le carrantachd, 's ad lasair le éud air son glòir d' Athar, agus sàbhaladh a' chinne-dhaonda! O Chridhe Iosa, a tha'n còmhnaidh fiosrach mu'r truaighe, agus daonnan ullamh gu fuasgladh òirnn! O Chridhe Iosa, 'fhìor thobhartais ghaoil anns an t-Sàcramaid Naoimh, agus ìobairt-réite air son pheacannan air altair na croise. A' faicinn duinn nach 'eil tromlach nan Crìostaidhnean ri coileasachadh eile dhut 'an éiric d' uile thròcair, ach ag cur suarach do mhathais, dìochuimhne air an geall dut, agus mì-thaingealachd do'n tobhartair a's féile, nach ceart gu'n dianamaide, 's miad an eas-urraim a tha thu 'faotainn a' drùghadh cho trom òirnn, 'fhad 's a tha e na 'r comas, gnìomh iriseal coileasachaidh do d' Mhòrachd uilenaoimh?

Air an aobhar sin air ar glùn 's le cridhe iriseal,

'an làthair nèamh agus talmhainn, tha sinn a' togail fianais air ar gràin air a' leithid de ghiùlan. Bu ro-ghoirt a chràidh miad ar peacannan do Chridhe maoth; b'an-trom cudrom ar lochdan a leag do ghnùis ri làr 's a' ghàradh; agus thair-tuigse bha do léireadh ri linn dhut an deò 'thoirt suas le gaol, le bròn, 's le spàirn air Calbhari, agus a ghuidh thu, leis an ospaig dheireannaich, air son nam peacach, ag iarraidh orra tionndadh ri 'n dleasnas agus ris an aithreachas. Tha sinn fiosrach air so, O Shlànair ghaoil, agus bu toileach a dhianamaid dìoladh-fiach dhut ann an éiric an fhulangais sin, le 'r fulangas fhéin, no co-phàirteachadh leatsa.

O Iosa iochdair, daonnan a làthair air an altair, agus do Chridhe fosgailt' a ghabhail ann gach aon *a tha ri saothair agus fo eallaich.* O Chridhe Aorail Iosa, a thobair an fhìor-aithreachais! thoir do 'r cridheachan-ne spiorad an fhìor-aithreachais, agus tobar dhiar dh'ar sùilean gu 'bhi 'caoidh air son ar peacannan fhéin agus an t-saoghail. Thoir mathanas anns gach mì-dhiadhachd, eas-urram agus tàire a fhuair thu 's an t-Sàcramaid Naoimh bho'n a dh'òrdaich thu 'n tùs i. Gu gràsor gabh ri dìoladh-fiach so ar n-aithreachais, ge beag e, mar thobhartas taitneach 'ad làthair, mar bhuidheachas air son gach tìodhlaic a tha sinn a' faotainn gach latha bho'n altair far am beil thu 'ad ìobairt bheò agus mhaireannaich, agus 'an aonachd na làn ìobairte-fuiltich sin a thairg thu air a' chrois air beinn Chalbhari do d' Athair Sìorruith.

O Iosa Chaoimh, thoir do bheannachd do'n dian

thoil a th' againn 's an àm, agus do'n rùn naomh a chuir sinn romhainn gaol 'us aoradh gu bràch a thoirt dhut le'r n-uile chridhe, 's le'r n-uile neart anns an t-Sàcramaid Naoimh; mar so le fìor thionndadh cridhe, agus le éud iomchuidh air son do ghlòire, coileasachadh a dhianamh air son ar neo-shuimealachd 's ar neo-sheasrachd 's an ùine 'chaidh seachad. Bì-sa, O Chridhe Aorail, 's gur fios dhut a' chriadh de'n d' rinneadh sinn, bì-sa 'ad fhear-réite ris an Athair nèamhaidh air an do chuir sinn a' leithid de dhiùmb: neartaich ar laigse, daingnich ar rùn, agus le d' charrantachd, le d' chiùine, 's le d' fhoighidinn, dubh a mach ar peacannan. Bì-sa 'ad chùl-taice dhuinn, 'ad dhìdeann, 's ad neart, los, á so suas, nach dian nì 's a' bheatha no 's a' bhàs ar sgaradh bhuat. Amen.

---

## CRABHADH DO DH-AINM IOSA.

### ACHANAICH.

100 latha laghaidh uair 's an latha.

O IOSA mhath: O Iosa uile-thròcairich: O Iosa uilechaoimh: O Iosa 'Mhic na h-Oighe Moire làn tròcair 'us diadhachd. O Iosa chaoimh, a réir do mhòr thròcair gabh truas rium. O Iosa uile-thròcairich; tha mi 'guidhe ort as leth na fala prìseil a dheònaich thu 'dhòrtadh air son nam peacach, gu'n glanadh tu mi bho m'uile chiontan, 's gu'n sealladh tu nuas orm, peacach truagh gun fhiù, gu h-ùmhlaidh ag iarraidh mathanais 's ag gairm air d'Ainm Naomh Iosa.

O Ainm Iosa, ainm ro-chaomh: Ainm Iosa, Ainm ro-thaitneach: Ainm Iosa, Ainm ro-neartor. A chionn ciod e Iosa ach Slànair? Air an aobhar sin O Iosa, air sgàth d'ainme Naoimh, bi 'd Iosa dhòmhsa agus sàbhail mi. Na leig dhomh a bhi air mo dhìteadh,—dhomhs' a chruthaich thu á neoini. O Iosa mhath na leig le m' aingeachd an nì sin a rinn thu le d' mhathas uile-chumhachdach a sgrios. O Iosa mhath gabh ri d' chuid fhéin 's cuir as do gach nì nach buin dhut. O Iosa uile-chaoimhneil dian tròcair orm fhad's a tha ùine mathanais a làthair, 's na dìt mi 'an uair a' bhreitheanais. Cha toir na mairbh moladh dhut, a Thighearna Iosa, cha mhutha 'bheir iadsan uile 'théid sìos do dh-ifrinn.

O Iosa uile-ghaolaich: O Iosa uil' ùidh do shluaigh: O Iosa uile-chiùin: O Iosa, Iosa, Iosa, gabh mis' 'an àireamh do dhaoine-taghte. O Iosa, a shàbhalaidh na feadhnach a tha 'creidsinn annad, O Iosa, a chofhurtachd na feadhnach a dh'iarras cobhair ort, O Iosa, 'Mhic na h-Oighe Moire, dòirt annam gràsan, gliocas, carrantachd, geimneachd, agus ioraslachd, los gu'm faod mi làn-ghaol a thoirt dhut, do mholadh, do mhealtainn, do sheirbhiseachadh, agus glòir a thoirt dhut maille ris gach aon a tha 'gairm air d' Ainm Naomh Iosa. Amen.

## LEADAN IOSA.

Laghaidh 300 latha, gach uair a ghabhar e.

A Thighearna, dian tròcair òirnn
A Chrìosta, dian tròcair òirnn.
A Thighearna, dian tròcair òirnn.

Iosa, éisd ruinn,
Iosa, gu gràsor éisd ruinn.
A Dhia Athair nam Flathas, *dian tròcair òirnn.*
A Dhia Mhic 'Fhir-shaoraidh an t-saoghail.
A Dhia Spioraid Naoimh,
A Thrìanaid naomh aon Dia,
'Iosa, 'Mhic an Dé bheò,
Iosa, 'Sholuis an Athar,
Iosa, 'Dhèarrsaidh an t-Soluis shìorruith,
Iosa, 'Rìgh na Glòrach,
Iosa, 'Ghrian a' Cheartais,
Iosa, 'Mhic na h-Oighe Moire,
Iosa ro-ghràdhach,
Iosa ro-mhìorailteach,
Iosa, 'Dhé chumhachdaich,
Iosa, 'Athair an t-saoghail tha ri tighinn,
Iosa, 'Aingil na comhairle 's àirde,
Iosa, ro-chumhachdach,
Iosa, ro-fhaighidneach,
Iosa, ro-ùmhladh,
Iosa, 'tha ciùin 'us iriosal 'an cridhe,
Iosa, leis an toigh geimneachd,
Iosa, leis an toigh sinne,
Iosa, 'Dhé na sìthe,
Iosa, 'Ughdair na beatha,
Iosa, 'Sgàthain nan subhailcean,
Iosa, ro-éudmhor mu anmannan.
Iosa, ar Dia,
Iosa, ar Dìdeann,
Iosa, 'Athair nam bochd,
Iosa, 'Ionmhais nan creideach,

*Dian tròcair òirnn.*

*Dian tròcair òirnn.*

Iosa, 'Dheagh Bhuachaille,
Iosa, 'Sholuis fhìrinnich,
Iosa, 'Ghliocais shìorruith,
Iosa, 'Mhathais gun àirimh,
Iosa, ar Slighe, agus ar Beatha,
Iosa, 'Shòlais nan Aingeal,
Iosa, 'Rìgh nan aithrichean naomh,
Iosa, 'Mhaighstir nan Ostal,
Iosa, 'Fhir-theagaisg nan Soisgeulach,
Iosa, 'Spionnaidh nam Mairtirean,
Iosa, 'Sholuis nan aidmheileach,
Iosa, 'Gheimneachd nan òighean,
Iosa, 'Chrùin nan Naomh uile.
*Dian trocair oirnn.*

Bi tròcaireach ruinn. *Dian fathamas ruinn, 'Iosa.*
Bi tròcaireach ruinn. *Gu gràsor éisd ruinn, 'Iosa.*

Bho'n a h-uile olc,
Bho'n a h-uile peacadh,
Bho d' fheirg,
Bho mhealltaireachd an droch-spioraid,
Bho Spiorad na neòghlaine,
Bho bhàs sìorruith,
Bho dhearmad air do ghràsan,
*Saor sinn, 'Iosa.*

As leth rùn-dìomhair do dhaondachd beannaichte,
As leth do bhreith,
As leth do naoidheineachd,
As leth do chaithimh-bheatha ro-dhiadhaidh,
As leth do shaothaire,
As leth do spàirne 's do phàise,
As leth do chroise 's do thréigsinn,
As leth d'airtneil,
As leth do bhàis agus do thìodhlaicidh,
*Saor sinn, 'Iosa.*

As leth d'aiseirigh,
As leth do dheasghabhail,
As leth d'aoibhnis,
'As leth do ghlòire,
'Uain Dhé, a tha toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Dian fathamas ruinn, 'Iosa.*
'Uain Dhé, a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Gu gràsor éisd ruinn,' Iosa.*
Uain Dhé, a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Dian tròcair òirnn, 'Iosa.*
'Iosa, éisd ruinn.
*'Iosa, gu gràsor éisd ruinn.*

*Dianamaid ùrnaigh.*

O Thighearna Iosa Chrìosta, a thuirt: Iarraibh, agus bheirear dhuibh; siribh, agus gheabh sibh; buailibh agus fosglar dhuibh, guidhimid ort, deònaich dhuinne do luchd-achanaich, gràsan do ghaoil ro-dhiadhaidh, ann an rathad 's gu'm bi sinn a' toirt gaoil dhut le 'r n-uile chridhe, le 'r bilibh, 's le 'r gnìomhannan, agus nach lasaich sinn de thoirt cliù dhut.

O Thighearna thugas duinn a bhi daonnan 'am fiamh 's 'an gaol do d'ainm naomh; oir cha'n 'eil thu uair sa bith a' toirt do làimh-stiùraidh bhuapasan a tha thu 'socrachadh air stéidh do ghaoil. Tromh Iosa Criosta ar Tighearna. Amen.

## Laoidh.—*Jesu dulcis memoria.*

Dh' fhoghnadh smaointean air d' ainm Ios',
Gu sòlas dìan a ghin' 'am chré ;
Cuilm 'bu taitniche na'm fìon,
M' inntinn ga 'lìonadh le d' spéis.

Cha taisbein binneas théudan ciùil,
Cha nochd seanchas no tùr sluaigh,
Cho luachor 's a tha 'n t-ainm ud dhuinn,
'S ainglean le ùmhlachd ga' luaidh.

Gach nì 'tha 'm flathanas Dé,
Air talamh no fo'n talamh shìos,
Lùbaidh an glùn gu léir,
'N uair chluinneas iad ainm éuchdach Ios'.

Ios' an t-ainm os cionn gach ainm',
Beatha m' anma, 's mo léigh ;
Ged is tric a thoill mi d' fhearg,
Bithidh mi 'leanmhuinn air do dhéigh.

N' uair a dh' iarras an saoghal 's an fheòil,
Ormsa dòibheart 'chur 'an gnìomh,
Dìridh mo spiorad mar a's còir,
Gu rìgh na tròcaire gu 'dhìon.

Air sgiathan creidimh agus gràidh,
Teichidh mi gu gàradh mo mhiann,
Far an d'fhuilig Crìost' a phàis,
'Us fallus ga 'fhàsgadh romh 'bhian.

'S a' ghàradh choisinn sinn am bàs :
Pheacaich Adhamh, dh' ich e 'm meas :
'S a' ghàradh, dh' ùmhlaich Rìgh nan gràs
E-fhéin, gu'r sàbhaladh bho sgrios.

Bhrùchd cùirneana falluis mar dheòir,
Tromh chorp glòrmhor le fìor phéin ;

Bu trom mo pheacannan gu'n toirt
Air Uan neo-chiontach mo Dhé.

Bhuaileadh Cìbear nan caoin bhéus,
Sgapadh a thréud 's a luchd-dàimh ;
Chaidh Crìost' a bhrath le Ostal fhéin,
Chuir pòg an éucoraich e 'n làimh.

Guileamaid mu d' dhìol-s', a Chrìost',
'Ad bhall-bùirt 'am measg do nàmh,
O 's iad ar peacannan a sgiùrs,
'S a spàrr le cràdh an crùn mu d' cheann.

'Choluinn, ùmhlaich sìos thu-fhéin,
Aig bun a chroinn-chéusd' a dh-Ios',
'S na cuir tuilleadh e gu péin,
Ag ùrachadh a chréuchd' le d' ghnìomh.

M' anam, ùmhlaich sìos do d' Dhia,
Las mar theine dìan do ghaol ;
Smaoinich na dh' fhuilig do Thriath,
Dh' ionnsaidh d' fhiachan a bhi saor.

Thug e 'ghoimh dhuinn as a' bhàs,
Rinn e pàras fìor de 'n uaigh ;
'N uair 'rinn e aiseirigh nan gràs,
Choisinn air gach nàmhaid buaidh.

Cliù do'n Athair, 's cliù do'n Mhac,
'S cliù do'n Spiorad neartmhor naomh ;
Trianaid chumhachdach nam feart,
Molamaid mu seach 's mar aon.

## Leadan beatha 's pais Iosa Chrìosta.

DH' ìslich ar Tighearna Iosa Crìosta e-fhéin a' striochdadh gu h-iriseal gu bàs, 's eadh gu bàs na croise : agus air son so thog Dia suas e, agus thug e

dha ainm, a tha fos cionn a h-uile ainm, 's gu'n lùb ann an ainm Iosa a h-uile glùn dhiùbhsan, a tha air nèamh, air talamh, agus fo'n talamh: agus gu'n aidich gach teanga, gu'm beil ar Tighearna Iosa Crìosta ann an glòir Dhé an t-Athair.

A Thighearna, dian tròcair òirnn.
A Chrìosta, dian tròcair òirnn.
A Thighearna, dian tròcair òirnn.
A Chrìosta, éisd ruinn.
A Chrìosta, gu gràsor éisd ruinn.
A Dhia Athair nam flaitheas, dian tròcair òirnn.
A Dhia Mhic, Fhir-saoraidh an t-saoghail, dian tròcair òirnn.
A Thrianaid naomh aon Dia, dian tròcair òirnn.
'Iosa, a ghliocais shìorruith,
'Iosa, a Mhic na h-Oighe Moire,
'Iosa, dh'an d' thug do Mhàthair aoradh,
'Iosa, a shuaineadh 'am brat-spéilidh,
'Iosa, a chàireadh am prasaich,
'Iosa, a thogadh air bainne oighe,
'Iosa, a dh' fhiachadh 's a' phrasaich do na buachaillean,

*Dian tròcair oirnn.*

'Iosa, a chaidh fo'n lagh leis an timcheall-ghearradh,
'Iosa, dh' an d' thug na daoine-glice aoradh,
'Iosa, a thairgeadh suas 's an tèampull,
'Iosa, a thugadh do'n Eiphit,
'Iosa, a dh' iarr Herod gu d' mharbhadh,
'Iosa, a chaidh àrach 'an Nàsaret,
'Iosa, a fhuaradh 's an tèampull,
'Iosa, a bha umhailte do d' phàrantan,

*Dian tròcair oirnn.*

'Iosa, a bhaisteadh le Eòin,
'Iosa, a bhuaireadh 's an fhàsach,
'Iosa, a 'rinn còmhradh ri daoine,
'Iosa, a fhuair fuath gun aobhar,
'Iosa, a léireadh le tàire,
'Iosa, a chaochail cruth air a' bheinn 'an làthair nan Athraichean,
'Iosa, a chaidh mar rìgh ciùin do Ierusalem,
'Iosa, a bha 'gal le truas ris,
'Iosa, a reiceadh air dheich buinn fhichead airgid,
'Iosa, a lùb sìos gu casan do dheisciobul,
'Iosa, a thuit air d'aghaidh ag ùrnaigh,
'Iosa, a neartaicheadh le aingeal,
'Iosa, a bha 'sruthadh le fallas-fala 'ad spàirn,

*Dian tròcair oirnn.*

'Iosa, a bhrath Iùdas le pòig,
'Iosa, a cheangladh leis na maoir,
'Iosa, a thréigeadh le d' dheisciobuil,
'Iosa, a thugadh 'an làthair Annais 'us Chaiphais,
'Iosa, a bhuail maor le 'bhois 's an aodann,
'Iosa, a dhìteadh le fianaisean-bréige,
'Iosa, air an d'thugadh binn-bhàis mar chiontach,
'Iosa, air an do chaitheadh smugaidean 's an aodann,
'Iosa, air an do chuireadh dallan-shùl,
'Iosa, a bhuaileadh le dùirn,
'Iosa, a dh' àicheidh Peadar trì uairean
'Iosa, a liùbhradh ceangailte do Philat,

*Dian tròcair oirnn.*

'Iosa, air an d' rinn Hérod magadh 'us fochaid,
'Iosa, a dh' éideadh 'an trusgan geal,
'Iosa, dhe'n d' rinneadh diù seach Barabbas,
'Iosa, a réubadh le sgiùrsadh,
'Iosa, a dh' fhàgadh brùite air son ar peacannan,

'Iosa, a mheasadh mar lobhar,
'Iosa, a dh' éideadh 'an deise phurpuir,
'Iosa, a chrùnadh le dreigheann,
'Iosa, a bhuaileadh le cuilc,
'Iosa, a dh'iarr na h-Iùdhaich gu d' chéusadh,
'Iosa, a dhìteadh gu bàs ro-mhaslach,
'Iosa, a liùbhradh do thoil nan Iùdhach,
'Iosa, a luchdaicheadh le uallach na croise,
'Iosa, a thugadh mar chaora thun na casgairt,
'Iosa, dhe'n do spìonadh d' aodach,
'Iosa, a cheangladh ris a' chrois le tàirnean,
'Iosa, a chréuchdadh air son ar ciontan,
'Iosa, a rinn ùrnaigh ri d' Athair air son do naimhdean,

*Dian tròcair oirnn.*

'Iosa, a mheasadh 'am measg nan éucorach,
'Iosa, a fhuair toibheum 'us fochaid air a' chrois,
'Iosa, a fhuair tàire bho'n mhèirleach,
'Iosa, a gheall pàras do'n mhèirleach a thionndaidh,
'Iosa, a chuir Naomh Eòin fo chùram do Mhàthar mar a mac,
'Iosa, a chuir 'an céill gu'n do thréig d' Athair thu,
'Iosa, a fhuair domblas 'us fìon-geur air do phathadh,
'Iosa, a thog fianais gu'n do choimhlionadh gach nì a bha sgrìbhte mu d' dhéighinn,

*Dian tròcair oirnn.*

'Iosa, a liubhair d' anam 'an lamhan d' Athar,
'Iosa, a bha umhailte gu bàs na croise fhéin,
'Iosa, a tholladh le sleagh,
'Iosa, a rinneadh 'ad ìobairt-réite air ar son,

'Iosa, a thugadh a nuas bhàrr na croise,
'Iosa, a chàireadh 's an uaigh,
'Iosa, a dh' éirich gu glòrmhor bho na mairbh,
'Iosa, a chaidh suas air nèamh,
'Iosa, ar fear-réite ris an Athair,
'Iosa, a chuir a nuas an Spiorad Naomh an Co-fhurtair air do dheisciobuil,
'Iosa, a dh' àrdaich do Mhàthair os cionn nan aingeal,
'Iosa, a thig a thoirt breth air bheò 's air mharbh,
*Dian tròcair oirnn.*
Bi tròcaireach,
*Dian fathamas ruinn, a Thighearna.*
Bi tròcaireach,
*Gu gràsor éisd ruinn, a Thighearna.*
Bho'n a h-uile olc,
*Saor sinn, a Thighearna.*
Bho'n a h-uile peacadh,
Bho fheirg, bho fhuath, 's bho gach droch-rùn,
Bho phlàigh, bho ghorta, 's bho chogadh,
Bho gach cunnart inntinn 'us cuirp,
Bho bhàs sìorruith
As leth do ghinidh uileghlan,
As leth do bhreithe mìorailtiche,
As leth do thimcheall-ghearradh iriseal,
As leth do bhaistidh 's do thraisge naoimh,
As leth do shaothaire 's do chaithris,
As leth do sgiùrsaidh 's do chrùnaidh dòruinnich,
As leth do phathaidh, do dhiar, agus do rùsgaidh,
As leth do bhàis agus do chroise prìseile,
As leth d'aiseirigh's do dheasghabhail glòrmhòire,
As leth cur-a-nuas an Spioraid Naoimh, an Co-fhurtair,
*Saor sinn, a Thighearna.*

Air latha a' bhreitheanais,
Sinne na peacaich,
*Deònaich éisdeachd ruinn.*
Gu'n tugadh tu fathamas duinn,
Gu'n tugadh tu mathanas duinn,
Gu'm b'e do thoil ar toirt gu fìor aithreachas,
Gu'm b'e do thoil gu tròcaireach gràsan an Spioraid Naoimh a chur a nuas na 'r cridhe,
Gu'm b'e do thoil d' Eaglais naomh a dhìon 's a lìonsgaradh,
Gu'm b'e do thoil gach comunn a chruinnicheas 'ad ainm naomh a theasraiginn 's a chraobhsgaoileadh,
Gu'm b'e do thoil fìor-shìth, irisleachd, agus carrantachd a bhuileachadh òirnn,
Gu'm b'e do thoil bunailteas a thoirt dhuinn 'an staid nan gràs agus 'ad sheirbhis naoimh,
Gu'm b'e do thoil ar teasraiginn bho smaointean neòghlan, bho bhuairidhnean nan deomhan, agus bho dhìteadh sìorruidh,
Gu'm b'e do thoil ar gabhail 'an co-chomunn cothional do naomh,
Gu'm b'e do thoil éisdeachd gu gràsor ruinn,

*Deònaich éisdeachd ruinn.*

Uain Dhé, a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Dian fathamas ruinn, O Thighearna,*
Uain Dhé, a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Gu gràsor éisd ruinn.*
Uain Dhé, a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghal,

*Dian tròcair oirnn.*
A Chrìosta, éisd ruinn.
A Chrìosta, gu gràsor éisd ruinn.
*V.* Tha sinn a' toirt aoraidh dhut, a Chrìosta, agus ga d' bheannachadh.
*R.* A chionn gu'n do shaor thu an saoghal le d' chrois naoimh.
*V.* Cuimhnich d' iochd, a Thighearna.
*R.* Agus do thròcair a th' ann bho thùs.
*V.* Faic m' irisleachd agus mo shaothair.
*R.* Agus math dhomh mo lochdan.
*V.* A Thighearna, éisd ri m' ùrnaigh.
*R.* Agus gu d' ionnsaidh thigeadh mo ghuth.

*Dianamaid ùrnaigh.*

O Dhia, a tha do thròcair gun àirimh, agus ionmhas do mhathais neo-chrìochnach, tha sinn a' toirt tainge do d' Mhòrachd uile-ghràsoir air son do thìodhlaicean gu léir, 's sinn daonnan ag guidhe do thròcair : los, mar a tha thu a' buileachadh an iarrtais air do luchd-achanaich, gun idir an diobairt, gu'n uidheamaich thu iad air son nan duaisean ri tighinn. As leth do Mhic Iosa Crìosta ar Tighearna.
*V.* Beannaicheamaid an Tighearna.
*R.* Taing do Dhia.
*V.* Fois gu'n robh aig anmannan nam marbh-chreideach tromh iochd Dhé.
*R.* Amen.

## Urnaigh N. Griogair.

1. O THIGHEARNA Iosa Chrìosta, tha mi 'toirt aoraidh dhut 'an crochadh air a' chrois 's

crùn dreighinn air do cheann: guidhim ort do chrois ga m' theasraiginn bho'n aingeal mhillteach.

Ar n- Athair, &c.

2. O Thighearna Iosa Chrìosta, tha mi 'toirt aoraidh dhut làn chréuchd air a' chrois, a' faighinn domblais 'us fìon-ghéir air do phathadh: guidhim ort do lotan a bhi dhomh na 'n ìocshlaint anma.

Ar n- Athair, &c.

3. O Thighearna Iosa Chrìosta, as leth na dòruinn a dh' fhuilig thu air a' chrois gu h-àraid 'an àm do d' anam prìseil do cholainn bheannaichte fhàgail: guidhim ort tròcair a dhianamh air m'anam 'an àm fàgail mo cholainn, agus a thoirt gu beatha shìorruith.

Ar n- Athair, &c.

4. O Thighearna Iosa Chrìosta, tha mi 'toirt aoraidh dhut air do thasgadh 's an uaigh air d' ùngadh le spìsreadh 's le mir: guidhim ort do bhàs a bhi dhomh na 'bheatha.

Ar n- Athair, &c.

5. O Thighearna Iosa, tha mi 'toirt aoraidh dhut a' dol sìos do dh-ifrinn a shaoradh nam prìosanach: guidhim ort m' anam a chumail as an ionad sin.

Ar n- Athair, &c.

6. O Thighearna Iosa Chrìosta tha mi 'toirt aoraidh dhut ag éirigh bho na mairbh; a' dol suas air nèamh agus 'ad shuidhe air deas-làimh an Athar: guidhim ort gu'n lean mi suas thusa, 's gu'n toill mi mo chur 'ad làthair.

Ar n- Athair, &c.

7. O Thighearna Iosa, a dheagh-bhuachaille, teasraig na daoine-naomh, naomhaich na peacaich, dian tròcair air na creidich uile, 's dian gu h-àraid fathamas riùmsa am peacach.

Ar n- Athair, &c.

## Urnaighean nan coig Lotan.

100 latha laghaidh aon uair 's an latha.

*Gnìomh Aithreachais.*

O SHLÀNAIR uile-ghràdhaich m' anma, tha mi ga m' ùmhlachadh sìos air do bhialaobh air a' chrois, 's mo chogais ga m' dhìteadh air son do thàirneachadh le m' dhà làimh ris a' chrois sin cho tric 's a thuit mi 'am peacadh-bàis, ga d' léireadh le m' mhì-thaingealachd ghràineil. O mo Dhia, m' Ard-mhath uile-choimhlionta, airidh air m' uile ghaol a thaobh do mhathais dhomh 'an còmhnaidh, is créutair truagh mise; cha'n urrainn dhomh, nì 'bu mhiann leam, mo lochdan a ghairm air an ais; ach tha mi 'toirt gràine dhaibh le fìor bhròn-cridhe a chionn mìothlachd a chur ortsa, a Mhathais neo-chrìochnaich; agus air mo ghlùn aig do chasan, nì mi m' uile-dhìchioll air a bhi cràiteach air do shon, air mathanas 'us aithreachas iarraidh ort, 's mi le m' chridh' air mo bhilean ag ràdh ri—

*I. Lot na Coise Clìth.*

Tha mi 'toirt aoraidh dhut, a Loit uilenaoimh na Coise Clìth; O Iosa, tha mo chridhe cràiteach air

son na péine ro-dhòruinnich a dh' fhuilig thu; tha mi 'toirt tainge dhut air son a' ghaoil sin a bha ga d' chlaoidh air mo thòir 's mi air mo chéum gu sgrios, 's tu sruthadh fala air feadh dhrisean mo pheacannan. Tha mi tairgse do'n Athair shìorruith cràdh agus gràdh do dhaondachd uilenaoimh ann an éiric mo pheacannan 's mi 'toirt gràine dhaibh le fìor-aithreachas cràiteach.

*Paidir, Beannachadh Moire, Glòir.*

### *II. Lot na Coise Deise.*

Tha mi 'toirt aoraidh dhut, a Loit uilenaoimh na Coise Deise; O Iosa, tha mo chridhe cràiteach air son na péine ro-dhòruinnich a dh' fhuilig thu; tha mi 'toirt tainge dhut air son a' ghaoil a lot thu le 'leithid de phéin 's de dhòrtadh-fala a pheanasachadh mo sheachrain agus an toileachais pheacaich a thug mi do m'ana-miannan neo-chìosnaichte; tha mi 'tairgse do 'n Athair shìorruith cràdh agus gràdh do dhaondachd uilenaoimh, agus tha mi 'guidhe ghràsan ort gu 'bhi 'sileadh deòir an aithreachais air son mo chiontan; agus gu buanachadh 's na deagh-bheairtean air an do thòisich mi, gun snaoidheadh am feasda tuille bho ùmhlachd do d' fhàinte dhiadhaidh.

*Paidir, Beannachadh Moire, Glòir.*

### *III. Lot na Làimhe Clìth.*

Tha mi 'toirt aoraidh dhut, a Loit uilenaoimh na

Làimhe Clìth; O Iosa, tha mo chridhe cràiteach air son na péine ro-dhòruinnich a dh'fhuilig thu; tha mi 'toirt tainge dhut air son a' pheanais agus an dìtidh shìorruith a thoill mo pheacannan, a chur seachad orm le 'leithid de ghaol; tha mi 'tairgse do'n Athair shìorruith cràdh agus gràdh do dhaondachd uilenaoimh, agus tha mi 'guidhe ort mo stiùireadh gu buil mhath a dhianamh de na tha romham de m' bheatha gu toradh freagarrach do 'n aithreachas a thoirt a mach, agus sìth a chur air corruich ceartas Dhé.

*Paidir, Beannachadh Moire, Glòir.*

### *IV. Lot na Làimhe Deise.*

Tha mi 'toirt aoraidh dhut, a Loit uilenaoimh na Làimhe Deise; O Iosa, tha mo chridhe cràiteach air son na péine ro-dhòruinnich a dh'fhuilig thu; tha mi 'toirt tainge dhut air son do mhathais dhomh 'an còmhnaidh a dh-aindeoin cho fìor-olc 's a thoill mi e; tha mi 'tairgse do'n Athair shìorruith cràdh agus gràdh do dhaondachd uilenaoimh, agus tha mi 'guidhe ort mo chridhe 's m' aigne 'thionndadh riut, 's mo threòrachadh gu m' uile-dhianadas a chur 'an gnìomh a réir toil mhath Dhé.

*Paidir, Beannachadh Moire, Glòir*

### *V. Lot an Taoibh Naoimh.*

Tha mi 'toirt aoraidh dhut, a Loit uilenaoimh an Taoibh; O Iosa, tha mo chridhe cràiteach air son na

tàmailte maslaich a dh'fhuilig thu; tha mi 'toirt tainge dhut air son a' ghaoil a luthasaich do Thaobh agus do Chridhe 'tholladh, agus gu'n do dheònaich thu am boinne mu dheireadh fala 's uisge 'dhortadh gus mi 'bhi pailt de shaoradh; tha mi 'tairgse do'n Athair shìorruith na tàmailte so maille ri gràdh do dhaondachd uilenaoimh, los m' anam a dh-fhaotainn aon uair a stigh 's a' Chridhe uile-ghràdhach sin, a tha deònach agus ullamh gu dibeatha 'thoirt do na peacaich a's mutha, gun mo sgaradh bhuaithe am feasda tuille.

*Paidir, Beannachadh Moire, Glòir.*

*Ris an Oigh ro-naoimh, Màthair na dòruinn.*

O Mhoir' Oigh, a Mhàthair Dhé, is martair gaoil 'us dòruinn thu le 'bhi fianaiseach air péin 'us dòruinn Iosa: cho-aontaich thu ann an deagh-obair mo shaoraidh le d' dhòruinn gun àirimh, agus le 'Aona-ghin Mhic, d' Aona-ghin Mhic fhéin, a thairgse suas do'n Athair shìorruith na 'làn-ìobairt agus na 'thobhartas tròcaire air son mo pheacannan. Tha mi 'toirt tainge dhut air son a' ghaoil gun chrìch leis an do chuir thu de d' dhìth toradh do chuim, fìor dhuine agus fìor Dhia, gu mise, am peacach, a shàbhaladh. D'eadar-ghuidhe a gheabh éisdeachd 'an còmhnaidh, cuir suas ris a' Mhac 's ris an Athair, los mo dhroch-chleachdannan a leasachadh gu bunailteach, air chor 's nach bi mi le cìontan as ùr ag céusadh mo Shlànair gràdhaich; agus le buanachadh na 'ghràsan gu uair

mo bhàis, gu'm buannaichd mi a' bheatha shìorruith as leth a phàise 's a bhàis dhòruinnich air a' chrois.

*Tri Beannachaidh Moire.*

*Dianamaid ùrnaigh.*

O Thighearna Iosa Chrìosta, a dhìrich crann na croise aig an t-siathamh uair agus a dhòirt d'Fhuil phrìseil air son mathanas pheacannan: tha sinn gu h-ùmhlaidh ag guidhe ort gu'n deonaicheadh tu dhuinn 'an deaghaidh ar bàis dol gu sòlasach a stigh air geataichean fhlathanais.

O Thighearna Iosa Chrìosta, guidhimid ort, an Oigh bheannaichte do Mhàthair a chaidh claidheamh dòruinn romh 'h-anam ro-naomh aig uair do phàise, a bhi ri eadarghuidhe ri d' thròcair air ar son a nise 's aig uair ar bàis. As do leth-sa, Iosa Chrìosta, a Shlànair an t-saoghail, a tha beò 's a' rian maille ris an Athair 's ris an Spiorad Naomh, fad shaoghal nan saoghal. Amen.

---

## SLIGHE NA CROISE.

(Via Crucis.)

*Mìneachadh.*

1. Riabh bho lìnn ar Slànair bha e mar chleachdadh aig Crìostaidhnean dol as gach cèarna de'n domhan air thurus-cràbhaidh a shealltainn nan ceart àiteachean 's an d'fhuilig Crìost' a Phàis. Leanadh air sin bho àm gu h-àm gus an do chuir na h-ana-creidich fòpa-fhéin Talamh-a'-Ghealltanais. Mu'n àm sin chaidh tòiseachadh air *Slighe na Croise* 's na h-eaglaisean.

2. Tha Slighe na Croise 'riochdachadh slighe ar Slànair bho thigh Philait, far an deach a dhìteadh, gu mullach

Chalbhari, far an deach a chéusadh; agus bho sin thun na h-uaghach 's an deach a thasgadh 'an deaghaidh a bhàis. Tha i air a roinn na 'ceithir chinn-uidhe dhiag ris an abrar Stadan; agus aig gach Stad tha crois de dh-fhiodh, 'us dealbh a tha 'riochdachadh roinn de'n Phàis.

3. Cha'n 'eil laghadh-eaglais a bhuilich Pàp riabh air son dol air thurus-cràbhaidh do dh-Ierusalem ('s gun teagamh bu làn-laghaidh móran dhiubh), nach fhaod neach sa bith a théid gu h-iomchuidh romh Shlighe na Croise ann an staid an fhìor-aithreachais, a chosnadh dha-fhéin 's do na marbh-chreidich, agus sin leis-fhéin no 'n cuideachda feadhnach eile.

4. 'An àm dol tre Shlighe na Croise bheirear fonear gu'm féumar, gus na laghaidh-eaglais a chosnadh, (1) Dol thun gach cinn-uidhe fos-leth; ach mur bi sin goireasach a thaobh dòmhladais sluaigh, no aobhar eile, fóghnaidh do neach far am bì e, 'aghaidh a thionndadh ris a' chrois a th'aig gach Stad; (2) Meórachadh car ùine a réir a chomais, air Pàis ar Slànair. Cha'n 'eil ùrnaigh shònraichte sa bith riatanach; air a shon sin thàthas a' moladh a' chràbhaidh a leanas, no a leithid eile.

## *Seòladh.*

1. *'Ad aonar.* Dian gnìomh aithreachais; cuir romhad na laghaidh-eaglais a tha'n cois a' chràbhaidh so, ach aon làn-laghadh dhut-fhéin, ma thogras tu, a bhuannachd air son nam marbh-chreideach. Tòisich aig taobh an t-soisgeil 's rach bho Stad gu Stad a' meórachadh car ùine a réir do chomais air Pàis ar Slànair.

2. *Le cuideachda.* An uair a théid an sagart air a ghlùn air bialaobh na h-altrach rach-sa air do ghlùn cuideachd; dian an gnìomh aithreachais: cuir romhad na laghaidh-eaglais a chosnadh; an uair a dh'éireas esan éirich thusa 's rach leis bho Stad gu Stad mar gu'm biodh thu leat-fhéin. Aig 'Adoramus' lùb air do ghlùn deas; seas aig léughadh a' mheórachaidh; 'an sin rach air do ghlùn gu 'Fois gu'n robh aig anmannan nam marbh-chreideach.' Is tric gu'n seinnear ceithreamh de'n 'Stabat Mater' a' dol eadar gach Stad.

*Cràbhadh.*

Their an sagart 's e-fhéin 's na cléirich air an glùn air bialaobh na h-altrach :

O IOSA, 'Shlànair ghràsoir, seall sinne ga'r n-ùmhlachadh sìos 'ad làthair a ghuidhe tròcaire dhuinn-fhéin 's do dh-anmannan nam marbhchreideach. Deònaich toradh uile-luachmhor do Phàise, air am beil sinn 's an uair a' dol a mheórachadh, a chàramh ri 'r n-anam ; agus mar a ghabhas sinn slighe nan diar 's na dòruinne so, gu'n taisich bròn 'us aithreachas ar cridhe, air chor 's gu'm bi sinn làn-leagte ri croisean, ri diachainnean, 's ri trioblaidean na beatha so 'ghlacail le aoibhneas agus le ùmhlachd.

*V.* Fosglaidh Tusa, a Thighearna, mo bhial.
*R.* Agus bheir mo theanga cliù dhut.
*V.* A Dhia, thig gu m' chòmhnadh.
*R.* A Thighearna greas gu m' chuideachadh.
*V.* Glòir do'n Athair, agus do'n Mhac, agus do'n Spiorad Naomh.
*R.* Mar a bhà, 's mar a thà, 's mar a bhitheas, fad shaoghal nan saoghal. Amen.

I. Stad.

*Iosa air a dhìteadh gu bàs.*

*V.* Tha sinn a'toirt aoraidh dhut, a Chrìosta, agus tha sinn a' toirt cliù dhut.
*R.* A chionn le d' chrois naoimh gu'n do shaor thu an saoghal.

'An deaghaidh toibheum a thoirt dha 'an tigh

Chaiphais, agus fanaid a dhianamh air 'an tigh Héroid, tha Iosa air a tharrainn 'an làthair Philait: a dhruim air a réubadh le sgiùrsadh, 's e air a chrùnadh le crùn dreighinn; agus esan a bheir, air an latha dheireannach, breth air bheò 's air mhairbh, air a dhìteadh e-fhéin gu bàs maslach.

Is ann air ar son-ne 'dh'fhuilig thu, O Iosa bheannaichte; is ann air son ar peacannan a chaidh do dhìteadh gu bàs. O deònaich dhuinn fuath agus gràin a bhi againn orra bho ghrùnnd ar cridhe; agus leis an aithreachas sin gu'm faigh sinn bhuat tròcair agus mathanas.

*Gnìomh aithreachais.*

['An deaghaidh gach stad.]

O DHIA, tha sinn a' toirt gaoil dhut le 'r n-uile chridhe, agus os cionn gach nì, agus tha fìor-dhuilichinn òirnn gu'n do chuir sinn riabh mìothlachd ort. O deònaich dhuinn nach cuir sinn ri 'r beò tuille mìothlachd ort, 's gu'm bi sinn a' toirt gaoil gun lasachadh dhut, agus gu'm b'e ar sòlas do thoil naomh a dhianamh anns gach nì.

Ar n-Athair. Fàilte dhut. Glòir do'n Athair.

*V.* Bi tròcaireach ruinn, O Thighearna.

*R.* Bi tròcaireach ruinn.

*V.* Fois gu'n robh aig anmannan nam marbh-chreideach tromh iochd Dhé.

*R.* Amen.

A Mhàthair naomh, càirich gu domhainn air mo chridhe lotan an Ti a chaidh a chéusadh.

[Mar so cuirear crìoch air gach stad.]

## II. Stad.

*Iosa 'gabhail na croise air a ghuaillnean.*

*V.* Tha sinn a' toirt aoraidh dhut, &c.
*R.* A chionn le d' chrois, &c.

Chaidh crois throm a chàradh air guaillnean créuchdach Iosa. Ghabh e i le ciùine, 's ghiùlain e i le aoibhneas, a chionn gu'm b'i am miadhon a roghnaich e gus an saoghal a shaoradh.

O Iosa, deònaich dhòmhsa, le feart na croise, cridhe caomh, ciùin, gràdhach mar a bh'agadsa. Thoir dhomh diachainnean 'us trioblaidean na beatha so a ghiùlan le misnich 's le ùmhlachd; miagh 'us déigh a bhi agam air na croisean a thig 'am rathad, agus an naomhachadh.

Gnìomh aithreachais, &c. (slios 219.)
A Mhàthair naomh, &c. (slios 219.)

---

## III. Stad.

*Iosa 'tuiteam fo'n chrois a' chiad uair.*

*V.* Tha sinn a' toirt aoraidh dhut, &c.
*R.* A chionn le d' chrois, &c.

Air a chromadh sìos fo chudthrom na croise, tha Iosa le céum airtealach ag gabhail na slighe gu Calbhari, 'am measg sluaigh gun bhàigh 's iad a' fanaid 's a' magadh air. An spàirn a dh'fhuilig e 's a' ghàradh chlaoidh i 'neart; e na 'phiantach le buillean 's le lotan; thréig a threòir e; thuit e air làr fo'n chrois!

O Iosa, bho'n is ann air son ar peacannan a ghiùlain thu eallach throm na croise, 's a thuit thu air làr fo 'cudthrom, thoireadh smaoineachadh air d'fhulangas òirnn a bhi faicilleach agus ar cumail bho thuiteam 's a' pheacadh.

Gnìomh aithreachais, &c. (slios 219.)

---

## IV. Stad.

*Iosa 's a mhàthair a' tachairt.*

*V.* Tha sinn a' toirt aoraidh dhut, &c.
*R.* A chionn le d' chrois, &c.

Ag giùlan na croise 's e air a leòn as ùr leis an tuiteam, tha Iosa 'cumail air 'aghart air an t-slighe. Tha e-fhéin 's a Mhàthair naomh a' tachairt. Nach b'i sin a' choinneamh mhuladach ga rìreamh! Cridhe tlàth Moire ga 'bhristeadh ri faicinn dìol déisneach a Mic rùnaich 's i gun seòl aic' air furtach air; 's cridhe naomh Iosa ga 'chràdh gu goirt le truas ri 'Mhàthair bhrònaich.

O Iosa, as leth an truais a bh'agad ri d' Mhàthair naoimh 's an àm sin, gabh truas ruinne, 's thoir còir dhuinn air a 'h-eadarghuidhe. O Mhoire, a Mhàthair na dòruinne, dian eadarghuidhe air ar son, los, as leth fulangas do Mhic, gu'n teasraigear sinn bho'n fheirg ri tighinn.

Gnìomh aithreachais, &c. (slios 219.)

---

## V. Stad.

*A' chrois air a càradh air Sìmon Chirêne.*

*V.* Tha sinn a' toirt aoraidh dhut, &c.
*R.* A chionn le d' chrois, &c.

Leis mar a thréig a neart Iosa, 's nach b'urrainn dha ach gann dol air 'aghart, rug na saighdearan air Sìmon Chiréne, 's thug iad air a' chrois a ghiùlan. Thaisich feart na croise sin a chridhe, air chor 's 'an àite dhi 'bhi na 'h-obair aindeoinich leis, gur h-ann a bha i leis na 'h-onair agus na 'sòlas.

O Iosa, deònaich urram a chur òirnne le d' chrois a thoirt dhuinn ri ghiùlan; uaill na biodh òirnn ach aisde-se; leatha biodh an saoghal air a chéusadh dhuinn agus sinne do'n t-saoghal. A chaoidh na biodh sgàth òirnn romh fhulangas; 'an àite sin thoir dhuinn gur ann a bhios aighir òirnn airson a bhi airidh air fulang air do shon-sa.

Gnìomh aithreachais, &c. (slios 219.)

---

## VI. Stad.

*Veronica 'tiormachadh aodainn Iosa.*

*V.* Tha sinn a' toirt aoraidh dhut, &c.
*R.* A chionn le d' chrois, &c.

Mar a bha Iosa 'cumail air 'aghart 's e 'sruthadh le fallus a' bhàis, le truas ris, ghabh boirionnach àraidh romh 'n t-sluagh, agus thiormaich i 'aodunn le nèapaiginn. Mar dhuais air son a caoimhneis, dh'fhàg esan gu mìorailteach ìomhaigh 'aoduinn dhiadhaidh air an nèapaiginn.

O Iosa, deònaich gu'n dian smaoineachadh air d'fhulangas ar taiseachadh le spiorad cràiteach, 's fuath agus gràin a thoirt dhuinn air ar peacannan, agus ar cridhe 'lasadh le barrachd gaoil dhutsa. Deònaich d'ìomhaigh a chàramh air ar n-ìnntinn, gus an atharraichear sinn gu d' choltas fhéin.

Gnìomh aithreachais, &c. (slios 219.)

---

## VII. Stad.

*Iosa 'tuiteam fo'n chrois an dàrna h-uair.*

*V.* Tha sinn a' toirt aoraidh dhut, &c.

*R.* A chionn le d' chrois, &c.

Le cràdh nan lot, 's le 'bhi sìor-chall fala 's gach céum, thréig a neart Iosa 'rithist, agus thuit e ri làr fo'n chrois an dàrna h-uair.

O Iosa, thuit thu 'rithist ri làr fo eallach ar peacannan, 's ro-mhiad d'fhulangais air an son; O, cho ro-mhinig 's a chràidh sinn do chridhe naomh le 'r n-ath-thuiteam cho tric 's a' pheacadh. O, thoir dhuinn gu'm b'fhearr leinn am bàs fhéin fhulang na mìothlachd a chur tuille ort.

Gnìomh aithreachais, &c. (slios 219.)

---

## VIII. Stad.

*Na mnathan naomh ag caoidh air son ar Slànair.*

*V.* Tha sinn a' toirt aoraidh dhut, &c.

*R.* A chionn le d' chrois, &c.

Ri faicinn fulangas Iosa, ghabh mnathan àraid a

bha 's a' chuideachda a' leithid de thruas ris 's gu'n do thòisich iad air gal 'us caoidh gu follaiseach air a shon. Ach, le fios a bhi aig Iosa mar a dh'éireadh do dh-Ierùsalem a thaobh cùl a chur ris-fhéin, thionndaidh e riutha 's thuirt e: "A nigheanan Ierùsaleim, na bithibh ag gal air mo shon-sa, ach guilibh air ur son-fhéin 's air son ur sliochd."

O Iosa, tha sinne 's bithidh sinn tuille a' caoidh gu cràiteach air do shon-sa 's air ar son-fhéin; air son d'fhulangais agus air son ar peacannan a bu choireach ris. O, ionnsaich dhuinn a bhi cràiteach air sheòl 's gu'm faigh sinn comhfhurtachd, 's gu'n seachainn sinn am breitheanas uamhasach sin a tha 'feitheamh orrasan a chuireas cùl riut no 'ni dearmad ort 's a' bheatha so.

Gnìomh aithreachais, &c. (slios 219.)

---

## IX. Stad.

*Iosa 'tuiteam fo'n chrois an treas uair.*

*V.* Tha sinn a' toirt aoraidh dhut, &c.

*R.* A chionn le d' chrois, &c.

Bha Iosa 'nise gu 'bhi air mullach Chalbhari, ach mu'n d'ràinig e tur an t-àite 's an robhas a' dol g'a chéusadh, thréig a neart a rithist e, 's thuit e ri làr fo 'n chrois an treas uair; ach tharruing na saighdearan an-iochdor suas e, agus ghreas iad gu brùideil air 'aghart e.

O Iosa, as leth toillteanas an treas tuitim rophiantail so, tha sinn ag guidhe ort mathanas a thoirt dhuinn na 'r tuiteam cho tric 's na peacannan

ciadna, agus na 'r leantainn cho buan orra; agus deònaich dhuinn gu'n dian smaoineachadh air d'fhulangas gràin na's mutha 's na's mutha 'thoirt dhuinn air ar peacannan.

Gnìomh aithreachais, &c. (slios 219.)

---

X. Stad.

*Aodach Iosa ga spìonadh dheth.*

*V.* Tha sinn a' toirt aoraidh dhut, &c.

*R.* A chionn le d' chrois, &c.

Ràinig iad mu dheireadh ionad na h-ìobairte 's dh'ullaich iad gu Iosa chéusadh. Spìon iad 'aodach de 'cholainn chréuchdaich, agus bha Naomh nan naomh rùisgte 's na 'bhall-bùirt aig gràisg gun athadh, gun iochd.

O Iosa, is ann air son ar peacannan maslach a dh'fhuilig thu'n tàmailte so. Guidhimid ort gu'n spìonadh tu dhinn gach nàire as ar dleasnas, 's gach pròis 'us àrdan, agus gu'n ùmhlaicheamaid sinn-fhéin le 'r deòin 's a' bheatha so, air sheòl 's gu'n seachainn sinn nàire shìorruith 's an ath shaoghal.

Gnìomh aithreachais, &c. (slios 219.)

---

XI. Stad.

*Iosa 'ga thàirneachadh ris a' chrois.*

*V.* Tha sinn a' toirt aoraidh, &c.

*R.* A chionn le d' chrois, &c.

Leig iad a' chrois a nis air làr, agus chaidh Iosa

'ruighe air a leaba-bhàis. A lamhan 's a chasan créuchdach thairg e fos-leth dh'a Athair air nèamh 'an éiric ar peacannan, agus do na saighdearan an-iochdor gu'n tàirneachadh ris a' chrann gun tlus. Bhuaileadh na buillean; bhrùchd an fhuil a mach.

O Iosa, a thàirneachadh ris a' chrois, fasdaidh ar cridhe ris a' chrann-chéusaidh air sheòl 's gu'm bi e 'an tàthadh riutsa gu bràch gus an toir an t-éug a' bhuille-bàis dhuinn, 's leis an ospaig dheireannaich gu'n liubhair sinn dhut ar n-anmannan.

Gnìomh aithreachais, &c. (slios 219).

---

## XII. Stad.

*Iosa 'bàsachadh air a' chrois.*

*V.* Tha sinn a' toirt aoraidh dhut, &c.
*R.* A chionn le d' chrois, &c.

Trì uairean a dh-ùine thug Iosa 'n crochadh air na tàirnean; 'fhuil phrìseil a' sruthadh sìos le 'cholainn, 's a' braonadh air làr; agus cràiteach 's mar a bha 'fhulangas, thug e mathanas dh'a luchd-céusaidh, gheall e pàrras do 'n mhèirleach, agus chuir e 'Mhàthair bheannaichte fhéin 's a dheisciobul ionmhuinn fo chùram a chéile. Bha 'h-uile nì 'nise crìochnaichte; agus gu ciùin ag cromadh sìos a chinn, thug e suas an deò.

O Iosa, le faoilte naoimh glacaidh sinn a' chrois urramach sin air 'na dhearbh thu gus am bàs fhéin do ghaol dhuinn. Anns a' bhàs sin tha sinn ag cur ar n-uile-dhòchais. A so suas deònaich ar cridhe

'bhi daonnan 'an geall ort; agus an uair a's crìoch dhuinn, faigheamaid bàs a' toirt gaoil dhutsa, agus eadar do ghlacaibh naomh.

Gnìomh aithreachais, &c. (slios 219.)

---

## XIII. Stad.

*Iosa 'ga chur 'an uchd a mhàthar naoimhe.*

*V.* Tha sinn a' toirt aoraidh dhut, &c.

*R.* A chionn le d' chrois naoimh, &c.

Dh'fhàg co-thional an t-sluaigh mullach Chalbhari; cha d'fhuirich ach an deisciobul ionmhuinn 's na mnathan naomh. Dh'fhan iadsan aig bonn na Croise 'fiachainn ri furtachd a thoirt na 'trom-mhulad do Mhàthair dhubh-bhrònach Iosa. Thug Ioseph Arimathéa agus Nicodémus a nuas bhàrr na croise corp a Mic dhiadhaidh agus chuir iad na 'h-uchd e.

O thusa a bha do bhròn gun tomhas mar chuan gun chrìch, a Mhoire 'Mhàthair Dhé, deònaich dhuinn cuibhrionn de d' bhròn air son fulangas do Mhic, agus biodh iochd agad ri 'r laigse. Dian cloinn dhut-fhéin dhinn maille ris an deisciobul ionmhuinn. Dearbh thu-fhéin 'ad Mhàthair dhuinn; agus as do leth, gu'm b'e 'thoil-san a dheònaich a bhi na 'mhac dhut, éisdeachd ri 'r n-ùrnaigh.

Gnìomh aithreachais, &c. (slios 219.)

---

## XIV. Stad.

*Iosa 'ga chàradh 's an uaigh.*

Thug na deisciobuil corp a Mic ghràdhaich á uchd

a mhàthar, agus chàirich iad 's an uaigh e. Tha 'n uaigh air a dùnadh, 's a' cholainn fuar marbh 'an tasgaidh ìnnte gu uair a h-aiseirigh glòrmhoir.

Théid sinne cuideachd sìos do'n uaigh, O Thighearna, an uair a's àill leatsa, mar is àill, agus far an àill leat. Do thoil naomh gu'n robh diante; tilleadh ar collainnean peacach do'n ùir as an d' thàinig iad, ach a Dhia na mòr-thròcair, gabhsa greim de 'r n-anmannan neo-bhàsmhor; agus an uair a dh'éireas ar collainnean a rithist bho na mairbh, gabh iadsan cuideachd a stigh do d' righeachd far an toir sinn gaol, onair, agus cliù dhut fad na sìorrachd. Amen.

Gnìomh aithreachais, &c. (slios 219.)

*Co-dhùnadh.*

*V.* Dh'ùmhlaich Crìosta e-fhéin air ar son gu bàs,
*R.* 'S eadh bàs na croise.

*Dianamaid ùrnaigh.*

Seall a nuas, tha sinn ag guidhe ort, O Thighearna, òirnne do theaghlach: air son nach d' ath Iosa Crìosta ar Tighearna e-fhéin a liubhairt 'an lamhan a naimhdean, agus pian na crois' fhulang. A tha beò, etc

---

## AN FHUIL PHRÌSEIL.

### GNIOMHANNAN TAIRGSE.

I. 300 latha laghaidh gach uair a ghabhar iad.

ii. Làn-laghadh uair 's a' mhìos air na cùmhnantan gnàthaichte.

I. 'Athair shìorruith! tha mi 'tairgsinn dhut toillteanas Fuil Phrìseil Iosa, do Mhac ionmhuinn,

mo Shlànair agus mo Dhia, air son lìonsgaradh agus àrdachadh mo chaomh Mhàthar d' Eaglais Naomh, air son tiarainteachd agus deagh-shoirbheas dh'a ceannard air talamh ar n-Ard-bhuachaille Easbuig na Ròimhe; air son nan Cardinalan, nan easbuigean, nam pearsachan-eaglais, agus na cléire gu h-iomlan. *Glòir do'n Athair*, &c.

Beannachadh 'us cliù gu sìorruith do Iosa a shàbhail le 'Fhuil sinn.

II. 'Athair shìorruith! tha mi 'tairgsinn dhut toillteanas Fuil Phrìseil Iosa, do Mhac ionmhuinn, mo Shlànair agus mo Dhia, air son sìth agus fìor-chòrdadh a chur eadar rìghrean agus phrionnsaichean Caitliceach, air son naimhdean ar Creidimh Naoimh a smachdachadh, agus air son leas gach sluaigh Chrìostail. *Glòir do'n Athair*, &c.

Beannachadh 'us cliù, &c.

III. 'Athair Shìorruith! tha mi 'tairgsinn dhut toillteanas Fuil Phríseil Iosa, do Mhac ionmhuinn, mo Shlànair agus mo Dhia, air son aithreachas do na h-ana-creidich, cur as do eiriceachd, agus air son peacaich a thionndadh. *Glòir do'n Athair*, &c.

Beannachadh 'us cliù, &c.

IV. 'Athair shìorruith! tha mi 'tairgsinn dhut toillteanas Fuil Phrìseil Iosa do Mhac ionmhuinn, mo Shlànair agus mo Dhia, air son m' uile chàirdean m' uile dhìlsean, agus m' uile nàimhdean; air son nam bochd, nan easlainteach, agus nan deòiridh; agus air son gach duine a's fios dutsa, mo Dhia, a's

còir dhomh guidhe air an son, no a b' àill leat mi 'ghuidhe air an son. *Glòir do'n Athair*, &c.

Beannachadh 'us cliù, &c.

V. 'Athair shìorruith! tha mi 'tairgsinn dhut toillteanas Fuil Phrìseil Iosa do Mhac ionmhuinn, mo Shlànair agus mo Dhia, air son gach aon a chaochla's an diugh; gu'n teasraigeadh tu iad bho phéin ifrinne agus gu'n leigeadh tu stigh gu luath iad gu seilbh air do ghlòir. *Glòir do'n Athair*, &c.

Beannachadh 'us cliù, &c.

VI. 'Athair Shìorruith! tha mi 'tairgsinn dhut toillteanas Fuil Phrìseil Iosa, do Mhac ionmhuinn, mo Shlànair agus mo Dhia, air son gach aon aig am beil gaol air an ionmhas mhór so, air an son-san a tha 'cur leamsa a' toirt aoraidh agus urraim dhi, agus air son gach aon a tha 'fiachainn ri cràbhadh dhi a sgaoileadh. *Glòir do'n Athair*, &c.

Beannachadh 'us cliù, &c.

VII. 'Athair Shìorruith! tha mi 'tairgsinn dhut toillteanas Fuil Phrìseil Iosa, do Mhac ionmhuinn, mo Shlànair agus mo Dhia, air son m' uile uireasbhuidh, spioradail agus corporra, air son nan anmannan Naomh a tha 'm Purgadair, gu h-àraid air son na feadhnach a bu deòthasaiche 'an gaol air an Fhuil so, prìs ar sàbhalaidh, agus air bròn 'us péin ar caomh mhàthar, Moire ro naomh. *Glòir do'n Athair*, &c.

Beannachadh 'us cliù, &c.

Gloir do Fhuil Iosa, nis agus gu sìorruith, agus fad linn nan linntean.

ACHANAICH.

100 latha laghaidh gach uair a ghabhar i.

'Athair Shìorruith! tha mi 'tairgsinn dhut Fuil Phrìseil Iosa ann an éiric mo pheacannan, agus air son uireasbhuidh d' Eaglais Naoimhe.

---

## SALTAIR IOSA.

Tha Saltair Iosa na 'thrì earrannan, agus cóig iarrtais anns gach earrainn. Tha ainm glòrmhor Iosa ga 'luaidh deich uairean romh gach iarrtas, agus mar sin ciad gu leth uair 's an iomlan. Faodar an saltair so a ghabhail còmhla no na 'thrì earrannan, a réir ùine agus cràbhaidh.

"*Cha'n 'eil ainm air bith eile fo nèamh air a thoirt do dhaoine leis am faod sinn a bhi sàbhailte.*"—Gnìomh. iv. 12.

### I. Earrann.

Tòisich le cromadh a thoirt air do cheann no le d' ghlùn a lùbadh ri luaidh no cluinntinn ainm Iosa, ag ràdh :—

" Lùbadh ann an ainm Iosa a h-uile glùn dhiùbhsan, a tha air nèamh, air talamh 's fo'n talamh ; agus aidicheadh a h-uile teanga gu'm beil an Tighearna Iosa Crìosta ann an glòir Dhé an t-Athair."—Phil. ii. 10, 11.

*A' chiad iarrtas.*

Iosa, Iosa, Iosa,<br>
Iosa, Iosa, Iosa, } dian tròcair orm.<br>
Iosa, Iosa, Iosa,

IOSA, dian tròcair orm, O Dhia an iochd, agus math dhomh mo chiontan lìonmhor agus trom, anns an do thuit mi 'ad làthair.

Is iomad aimideachd a rinn mi ri m' là, agus is mór na truaighean a thoill mi le m' mhì-thaingealachd.

Dian tròcair orm, 'Iosa chaoimh, oir tha mi lag; slànaich mi 's mi gun chomas mi-fhein a chòmhnadh.

Teasraig mi bho m' chridhe a leagail air gin de d' chréutairean air dhòigh a dh'fhaodas mo shùilean a thionndadh bho 'bhi sìor-shealltainn suas riutsa.

Thoir gràsan domh gu gràin a thoirt tuille do'n pheacadh, as leth do ghaoil; agus le fìor spéis dhut, gu gach faoineis shaoghalta a chur suarach.

* Dian tròcair air na peacaich uile, O Iosa, tha mi 'guidhe ort; tionndaidh an dubhailcean gu subhailcean; thoir orra do lagh a chumail mar is còir, agus gaol fìrinneach a thoirt dhut, agus thoir iad gu sonas 'an glòir shìorruith. Guidhim ort, cuideachd, tròcair a dhianamh air na h-anmannan a tha'm purgadair, air sgàth do phàise dòruinnich, agus d' ainme glòrmhoir Iosa.

A Thrianaid bheannaichte, aon Dhia shìorruith, dian tròcair orm.

Ar n-Athair. Fàilte dhut.

*An darna iarrtas.*

Iosa, Iosa, Iosa,<br>
Iosa, Iosa, Iosa, } cuidich mi.<br>
Iosa, Iosa, Iosa,

Iosa, cuidich mi gu buaidh a chosnadh air gach buaireadh gu peacachadh, agus air droch-rùn mo nàmhaid spioradail.

Cuidich mi gu m' ùine a chur seachad ri gnìomhannan subhailceach, agus a leithid de dh-oibrichean 's a bhios taitneach leat.

A chur 'an aghaidh 's a chìosnachadh tograidh-

nean na feòla gu leisg spioradail, craos, agus neòghloine.

Gus mo chridhe a bhi 'n déigh air subhailcean, 's gus a lasadh le déigh air do làthaireachd ghlòrmhoir.

Cuidich mi gu deagh-ainm a thoillltinn 's a ghleidheadh le caitheamh-beatha sìtheil agus diadhaidh; gu onoir dhutsa, 'Iosa, gu comhfhurtachd dhomh fhein, agus gu leas an atharraich.

* Dian tròcair, &c. (slios 232.)

*An treas iarrtas.*

Iosa, Iosa, Iosa,<br>
Iosa, Iosa, Iosa, } neartaich mi.<br>
Iosa, Iosa, Iosa,

Iosa, neartaich m' anam agus mo cholainn gus do thoileachadh le 'leithid de bheartan math a chur 'an gnìomh 's a thoilleas dhomh mo thoirt gu d' aoibhneas agus do shonas sìorruith.

Thoir rùn làidir dhomh, a Shlànair thròcairich, gus mo chaitheamh-beatha a leasachadh, agus gu dìoladh-fiach a dhianamh air son nam bliadhnaichean a chaidh tharam.

Na bliadhnaichean a mhì-bhuilich mi 'cur mìghean ortsa le smaointean, briathran, no gnìomhannan faoin no peacach, no le droch-cleachdadh.

Dian mo chridhe umhailte do d' thoil, agus ullamh, air ràdh do ghaoil, gu uile oibrichean corporra na tròcaire a chur 'an gnìomh.

Builich orm tìodhlaicean an Spioraid Naoimh, gus, le deagh chaitheamh-beatha 's le tighinn tric 'an

coinneamh nan sàcramaidean naomh, mo thoirt mu dheireadh do d' rìgheachd nèamhaidh.

* Dian tròcair, &c. (slios 232.)

*An ceathramh iarrtas.*

Iosa, Iosa, Iosa,<br>
Iosa, Iosa, Iosa, } furtaich orm.<br>
Iosa, Iosa, Iosa,

Iosa, furtaich orm, agus thoir gràsan domh gu m' àrd, m' aon aoibhneas agus shonas a chur annad.

Cuir meórachadh nèamhaidh orm, mìlseachd spioradail, agus dian-dhéigh air do ghlòir; lìon m' anam le smaointean air flathanas, far am bi mi gu sìorruith ag còmhnaidh leatsa.

Uraich tric 'am chuimhne do mhathas gun àirimh, do thìodhlaicean, agus gach caoimhneas a dh' fhiach thu dhomh.

Agus an uair a chuireas tu 'n cuimhne dhomh cuimhneachan muladach mo pheacannan, leis an do chuir mi cho mì-thaingeil ort mìothlachd, furtaich orm le cinnte gu'm faigh mi do ghràsan le spiorad an fhìor-aithreachais, ag glanadh bhuam mo chiontan, agus ga m' uidheamachadh air son do rìgheachd.

* Dian tròcair, &c. (slios 232).

*An coigeamh iarrtas.*

Iosa, Iosa, Iosa,<br>
Iosa, Iosa, Iosa, } dian stéidheil mi.<br>
Iosa, Iosa, Iosa,

Iosa, dian stéidheil mi 'an creideamh, 'an dòchas agus 'an carrantachd, le bunailteas 'an uile shubhailcean, agus le rùn gun mhìothlachd a chur ort.

Gu'n dianadh cuimhne do phàise, agus nam piantan dòruinneach a dh' fhuilig thu air mo shon, m' fhoighidinn a chumail rium agus furtachd a thoirt domh anns gach trioblaid agus anshocair.

Thoir orm greim teann a dhianamh air uile theagasg d' Eaglais Naoimhe Caitlicich, agus a bhi gu dìchiollach, tric a' dol gu m' dhleasnas.

Na dalladh toileachas feallsa an t-saoghail mheallta so mi; na tugadh buaireadh na feòla, no ceilg an deomhain snaoidheadh air mo chridhe:

Mo chridhe a chuir gu sìorruith 'fhois annadsa, agus a tha 'cur roimhe cùl a chur ris gach nì air son do dhuaise sìorruith-sa.

* Dian tròcair, &c. (slios 232.)

"Dh' islich ar Tighearna Iosa Criosta e-fhéin a' striochdadh gu h-iriosal gu bàs, 'seadh gu bàs na croise."—Phil. ii., 8.

Eisd ri m' iarrtais so, O Shlànair ro-thròcairich, agus thoir gràsan domh gu'n iarraidh gu tric, 's am meórachadh, los gu'n tionndaidh iad gu 'bhi na'n céumannan furasda air an dìrich m' anam gu eòlas, gaol, agus dianamh mo dhleasnais dhutsa agus do m' choimhearsnach fad mo bheatha.

Ar n-Athair. Fàilte dhut. A' chréud.

---

AN DARNA H-EARRANN

*Tòisich mar 's a' chiad earrainn (slios 231) ag ràdh :—*
*"Lùbadh ann an ainm Iosa,"* &c.

*An siathamh iarrtas.*

Iosa, Iosa, Iosa,
Iosa, Iosa, Iosa,
Iosa, Iosa, Iosa, } soilleirich mi le spiorad a' ghliocais.

Iosa, soilleirich mi le spiorad a' ghliocais gu eòlas fhaighinn air do mhathas agus air gach nì a's ro-thaitneach leat.

Thoir dhomh làn-thuigse air mo mhath spioradail, agus ciall gus mo chaitheamh-beatha 'rian d' a réir.

Deònaich dhomh gluasad gu ciallach bho shubhailce gu subhailce, gus, mu dheireadh, am buannaichd mi làthaireachd shoilleir do Mhòrachd glòrmhoir.

Na leig leam, a Thighearna mo ghràidh, tilleadh ris na peacannan a rinn mi bròn-cridhe air an son, agus bho'n do ghlan mi mi-fhéin le aithreachas agus le faoisid.

Thoir gràsan domh gu 'bhi gu féum do'n atharrach le m' dheagh-ghiùlan 's le deagh-chomhairle, gus an tionndaidh mi ris an aithreachas an fheadhainn a rinn éucoir orm.

* Dian tròcair, &c. (slios 232).

*An seachdamh iarrtas.*

Iosa, Iosa, Iosa,<br>Iosa, Iosa, Iosa,<br>Iosa, Iosa, Iosa, } thoir gràsan domh gu bhi 'n eagal romhad.

Iosa, thoir gràsan domh gus mo chridhe a bhi 'n eagal romhad, agus gus gach fàth a dh' fhaodadh mìothlachd a chur ort, a sheachnadh.

Thugas do bhagradh nam pian a thuiteas air peacaich, agus eagal do ghaol agus oighreachd nèamh a chall, mo chumail 'am fiamh romhad.

Na gabham de dhànadas fuireach 's a' pheacadh, ach grad-ghairm orm gu aithreachas; air eagal 's le

d' chorruich gu'n tuit orm breitheanas eagalach bàis agus dìtidh shìorruith.

Gu'n robh eadar-ghuidhe chumhachdach do Mhàthar beannaichte, agus nan naomh uile, ach os cionn gach nì, do thoillteannas agus do thròcair, O mo Shlànair, daonnan eadar do cheartas diùghailteach agus m' anam truagh.

Thoir neart dhomh, O mo Dhia gus mo shàbhaladh oibreachadh le fiamh 's le ball-chrith; agus dianadh eagal do bhreitheanais naoimh na's irisle 's na's dùrachdaiche mi 'am achanaich aig cathair nan gràs.

* Dian tròcair, &c. (slios 232).

*An t-ochdamh iarrtas.*

Iosa, Iosa, Iosa,<br>
Iosa, Iosa, Iosa, } thoir gràsan domh gu fìor-ghaol a thoirt dhut.<br>
Iosa, Iosa, Iosa,

Iosa, thoir gràsan domh gu fìor-ghaol a thoirt dhut air son do mhathais gun àirimh, agus gach tobhartas mór a fhuair mi bhuat, agus a tha dòchas agam a bhi 'faotainn bhuat a chaoidh.

Thugadh cuimhne do chaoimhneis agus d' fhaighidinn buaidh air droch-mhèinn agus droch-fhàgalaichean mo nàduir choirbte.

Deonaich smaointean air thu ga m' shaoradh cho tric, agus ga m' ghairm cho minig, agus do shìordhìon 'an rathad na beatha, mo chur fo nàire air son mo mhì-thaingealachd.

Agus ciod a tha thu 'g iarraidh orm air son d' uile thròcaire, no leotha, ach gaol a thoirt dhut; agus c'arson sin, ach gur tu m' uile mhath.

O mo Thighearna caomh, cha bhi tuille mo bheatha ach sìor-iarraidh a d' ionnsuidh; agus bho'n a tha fìor-ghaol agam ort, cumaidh mi gu ro-chùramach d' fhàintean.

* Dian tròcair, &c. (slios 232).

*An naoidheamh iarrtas.*

Iosa, Iosa, Iosa,<br>Iosa, Iosa, Iosa,<br>Iosa, Iosa, Iosa, } thoir gràsan domh gus mo bhàs a chumail 'am chuimhne.

Iosa, thoir gràsan domh gus mo bhàs a chumail daonnan 'am chuimhne, agus an cùnntas tróm a th' agam ri thoirt seachad; los mar sin le 'bhi daonnan uidheamaichte gu'm fàg mi an saoghal 'ad dheagh-ghean.

'An sin le eadar-ghuidhe naoimh do Mhàthar beannaichte agus le còmhnadh Naomh Mìcheil glòr-mhor, teasraig mi bho nàmhaid m'anma; agus 'Aingil choimhidich, guidhim ort-sa, mo chobhair 's an uair ghàbhaidh sin.

'An sin, Iosa ghaoil, cuimhnich air do thròcair, agus na tionndaidh do ghnùis ghaolach air falbh bhuam a thaobh mo chiontan.

Dian mo thiarnadh fa chomhair gàbhadh na h-uarach sin le toirt orm bàsachadh gach latha do gach nì talmhaidh, agus mar sin mo chòmhradh a bhi daonnan 'am flathanas.

Teagaisgeadh cuimhne do bhàis dhomh mar a thig dhomh m'ùigh a chur 'am bheatha; agus cuimhne air d'aiseirigh thugadh misneach dhomh gu dol sìos gu h-ìnntinneach do'n uaigh.

Dian tròcair, &c. (slios 232).

*An deicheamh iarrtas.*

Iosa, Iosa, Iosa,
Iosa, Iosa, Iosa, } thoir dhomh mo Phurgadair air talamh.
Iosa, Iosa, Iosa,

Iosa, thoir dhomh mo Phurgadair air talamh, agus mar sin cuir seachad orm dòruinn an teine sin, a tha 's an ath-shaoghal a' feitheamh nan anmannan nach deachaidh a làn-ghlanadh 's a' bheatha so.

Leag orm croisean agus diachainnean an iochd sin a tha thu 'faicinn riatanach gu m' aigne a sgaradh bho gach nì talmhaidh.

Bho nach fhaicear thu le gin 'g am beil gaol air nì sa bith ach air do shon-sa, na leig fois do m' anam a bhos, ach a' sìor-iarraidh a d' dhéigh.

Mo thruaighe 's fìor chràiteach acain an anma a th' air a sgaradh bhuat-sa, a tha 'n déigh gun chomas tighinn a d' ionnsaidh agus slabhraidh anntrom a' pheacaidh ga 'chumail air 'ais.

Uime sin, O mo Shlànair, thoir dhomh m' ana-miannan a shìor-chlaoidh 's a' bheatha so; los le 'bhi làn-ghlan le teine do ghaoil-sa, gu'm faod mi dol dìreach á so do ghlòir fhlathanais.

* Dian tròcair, &c. (agus crìochnaich mar air slios 232).

---

III. Earrann.

Tòisich mar 's a' chiad earrainn (slios 231) ag ràdh :—
"Lùbadh ann an ainm Iosa," &c.

*An t-aon iarrtas diag.*

Iosa, Iosa, Iosa,
Iosa, Iosa, Iosa, } thoir gràsan domh gu droch-cuideachd a sheachnadh.
Iosa, Iosa, Iosa,

Iosa, thoir gràsan domh gu droch-cuideachd a sheachnadh; no ma thuiteas dhomh dol na 'measg, guidhim ort, as leth luaidheachd do ghiùlain fhìorghloin 'am measg pheacach, mo theasraiginn bho ghéilleadh do bhuaireadh peacaidh-bhàis.

O Thighearna bheannaichte, thoir orm cuimhneachadh daonnan le fiamh gu'm beil thusa 's an làthair agus 's an éisdeachd, thusa a thagras cùnntas oirnn na'r n-uile bhriathran 's na'r n-uile dhianadas, agus a bheir breith oirnn dh' an réir.

Ciamar, ma ta, a tha de ladarnas agam, bruidhinn ri luchd-sgainneil, ri briagairean, ri misgearan, no riutha-san a tha 'n cainnt aona chuid buaireasach, no salach, no diamhain?

Iosa ghaoil, smachdaich annam uile thogradh mìriaghailteach na feòla, agus ana-measarrachd; agus thoir gràsan domh gu comunn na feadhnach a dh'fhaodadh teine nam miannan mì-riaghailteach sin a dhùsgadh, a sheachnadh.

Biodh do chumhachd ga m' dhìon, do ghliocas ga m' sheòladh, d' iochd caomh ga m' smachdachadh, 's a' toirt orm mo bheatha 'chaitheamh 'am measg dhaoine, air dhòigh 's gu'n toill mi 'bhi iomchuidh air co-chomunn a chumail ris na h-ainglean air nèamh.

* Dian tròcair, &c. (slios 232).

*An darna iarrtas diag.*

Iosa, Iosa, Iosa,
Iosa, Iosa, Iosa,
Iosa, Iosa, Iosa, } thoir gràsan domh gu gairm ort air son cuideachaidh.

Iosa, thoir gràsan domh anns gach teinn gu gairm

ort air son cuideachadh, 'cuimhneachaidh bho m' chridhe air do bhàs agus air d' aiseirigh air mo shon.

An dùin-sa do chluas ri mo ghlaodh, thusa 'dheònaich do bheatha 'leigeil sìos 'am éiric? no, nach urrainn dut-sa mo shàbhaladh, a dheònaich a togail suas a rithist gu crùn domh?

O Iosa, co a th'agam air nèamh ach thusa, a thuirt le d' bhilean beannaichte fhéin: "Gairm ormsa 'an latha do thrioblaid agus fuasglaidh mi ort."

Is tu carraig chinnteach mo dhìdinn 'an aghaidh gach nàmhaid; is tu mo dheas-ghràsan murrach air mo neartachadh gus gach deagh ghnìomh.

Uime sin, anns gach fulangas, laigse, 's buaireadh, gairmidh mi ort-sa gu h-earbsach; O, Iosa, éisd rium, 's 'n uair a dh' éisdeas, dian tròcair.

*Dian tròcair, &c. (slios 232).

*An treas iarrtas diag.*

Iosa, Iosa, Iosa,<br>Iosa, Iosa, Iosa,<br>Iosa, Iosa, Iosa, } thoir bunailteas dhomh 'an subhailcean.

Iosa, thoir bunailteas dhomh 'an subhailcean, agus 'an deagh chaitheamh-beatha, agus thoir orm gun do sheirbhis fhàgail a chaoidh gus an toir thu gu m' dhuais mi 'ad rìgheachd.

Anns gach deagh-chleachdadh agus dleasnas naomh, ann am oibrichean riatanach agus laghail, O Thighearna, lean air neartachadh mo chuirp agus m' anma.

Ciod a tha 'm bheatha ach cuairt air talamh air an t-slighe do Fhlathanas, ionad nach ruig a chaoidh esan a shuidheas, no 'shnaoidheas as a ghabhail.

O Iosa thoir orm do shamhladh beannaichte a bhi daonnan 'am aire, a liuthad acain chràiteach agus beag-thoileachas a ghreas gu d' bhàs dòruinneach thu air d' uidhe gu d' aiseirigh ghlòrmhoir.

O mo shlànair, thoir dhomh beachd cudromach a ghabhail air do bhriathran gàbhaidh: " 's e am fear a bhuan-sheasas gus a chrìoch a bhios sàbhailte."

* Dian tròcair, &c. (slios 232).

*An ceathramh iarrtas diag.*

Iosa, Iosa, Iosa,<br>
Iosa, Iosa, Iosa, } Thoir gràsan domh gu m' ìnntinn a shuidheachadh ort.<br>
Iosa, Iosa, Iosa,

Iosa, thoir gràsan domh gu m' ìnntinn a shuidheachadh ort, gu h-àraidh 'an àm na h-ùrnaigh, an uair a bhios romham labhairt riut aghaidh ri aghaidh.

Smachdaich seachran m'ìnntinn agus iarraidh mo chridhe; cuir srian ri cumhachd mo naimhdean spioradail, a dh'fhaodadh 's an àm sin m'ìnntinn a tharrainn bho ghnothaichean fhlathanais, gu smaointean 'us meanmna-bréige.

Mar sin chì mi thu le sòlas 'us taingealachd, mar m'fhear-saoraidh bho gach olc a sheachainn mi, agus mar thobhartair gach math a fhuair mi, no is ion domh dùil a bhi agam ris.

Chithear dhomh gur tusa fhéin m' aona mhath; agus nach 'eil anns gach nì eile ach miadhonan òrdaichte leat-sa gu m' ìnntinn a shuidheachadh ort, agus toirt orm barrachd gaoil a thoirt dut, agus a bhi sona gu sìorruith.

O annsachd m' anma, tàlaidh riut m' uile smaoin-

tean a bhos, los gu'n toill mi d' fhaicinn aghaidh ri aghaidh na d' ghlòir gu sìorruith.

* Dian tròcair, &c. (slios 232).

*An coigeamh iarrtas diag.*

Iosa, Iosa, Iosa,<br>Iosa, Iosa, Iosa,<br>Iosa, Iosa, Iosa, } Thoir gràsan domh gus mo bheatha 'chur air rian gu m' leas sìorruith.

Iosa, thoir gràsan domh gus mo bheatha 'chur air rian gu m' leas sìorruith, gu uile dhianadas mo chuirp agus m'anma òrdachadh le dùrachd 's a shònrachadh le céill, a bhuannachd duais do shonais neo-chrìochnaich agus do shòlais shìorruith.

A chionn ciod e an saoghal so ach sgoil a dh'eileineachadh anmannan, agus gu'n uidheamachadh air son an ath-shaoghail? Agus ciamar eile 'theid an uidheamachadh ach le 'bhi gu dian 'an geall air Dia, an aona chrìoch, a mhealtainn.

O Iosa, brist mo spiorad dìorasach; dian iriseal agus umhailte e; thoir gràsan domh gus a' bheatha so fhàgail le fuath air an t-saoghal, agus le dòchas sòlasach dol a d' ionnsaidh 's an ath-shaoghal.

Thugadh cuimhne do phàise orm gach trioblaid fhulang gu deònach air an t-saoghal so air son do ghaoil-sa; 's m' anam 'an geall air a' bheatha shona sin, 's a' ghlòir shìorruith, a dh'òrdaich thu air nèamh mu choinneamh do sheirbhiseach.

O Iosa, thugas dhomh a thoirt gu tric agus gu durachdach fonear, ge b'e nì 'choisneas mi ma chailleas mi thusa gu'm beil gach nì dhomh caillte; agus ge

b'e nì 'chailleas mi, ma choisneas mi thusa, gu'n coisinn mi gach nì.

* Dian tròcair, &c. (slios 232).

---

## CRABHADH DO'N SPIORAD NAOMH.

### LEADAN AN SPIORAID NAOIMH.

A THIGHEARNA, dian tròcair òirnn.
A Chrìosta, dian tròcair òirnn.
A Thighearna, dian tròcair òirnn.
A Chrìosta, éisd ruinn.
A Chrìosta, gu gràsor éisd ruinn.
A Dhia Athair nam flaitheas, *dian tròcair òirnn.*
A Dhia Mhic, Fhir-saoraidh an t-saoghail,
A Dhia Spioraid Naoimh,
A Thrianaid naomh, aon Dia,
A Spioraid Naoimh, a tha 'tighinn bho'n Athair agus bho'n Mhac,
A Spioraid Naoimh, a tha co-ionann ris an Athair agus ris a' Mhac,
A Gheallaidh an Athar, uile-ghràdhach 's uil'-fhialaidh,
A Thìodhlaic an Dé a's àirde,
A Ghath-soluis nèamhaidh,
'Ughdair gach math,
'Fhuarain an uisge bheò,
A Theine chaithtich,
'Ungaid Spioradail,
A Spioraid na fìrinn agus na cumhachd,
A Spioraid a' ghliocais agus na tuigse,

*Dian tròcair òirnn.*

A Spioraid na comhairle agus an neart,
A Spioraid an eòlais agus na diadhalachd,
A Spioraid eagal an Tighearna,
A Spioraid an aithreachais agus a' pheanais,
A Spioraid nan gràs agus na h-ùrnaigh,
A Spioraid na carrantachd, na sìthe, 's an t-sòlais,
A Spioraid na faighidinn, an fhad-fhulangais agus a' mhathais,
A Spioraid na stuamachd, na measarrachd, agus na geimneachd,
A Spioraid uchd-mhacachd clann Dhé,
A Spioraid Naoimh, a Chomh-fhurtair,
A Spioraid Naoimh, a Naomhaicheir,
*Dian tròcair òirnn.*
A ghluais an tùs os cionn nan uisgeachan,
A ghluais gu labhairt daoine naomh Dhé,
A chuir sgàile air Moire,
A cho-oibrich 'an gineadh mìorailteach Mhic Dhé,
A theirinn air aig a bhaisteadh,
A chunnacas air Didònaich Caingis 'an coltas theangannan-teine 'tighinn air na h-Ostail,
Leis am beil sinne air ar n-ath-bhreth,
A tha 'gabhail comhnaidh annainn,
A tha 'riaghladh na h-Eaglais,
A tha 'lìonadh an t-saoghail uilé,
*Dian tròcair òirnn.*
A 'Spioraid Naoimh, *Deònaich éisdeachd ruinn.*
Gu'm b'e do thoil aghaidh an talmhainn ath-nuadhachadh,
Gu'm b'e do thoil do sholus a dhòrtadh a nuas na 'r cridheachan,
Gu'm b'e do thoil do lagh a sgrìbheadh air ar cridheachan,

Gu'm b'e do thoil an lasadh le teine do ghaoil,
Gu'm b'e do thoil ionmhas do ghràs fhosgladh dhuinn,
Gu'm b'e do thoil ionnsachadh dhuinn an iarraidh a réir do thoile,
Gu'm b'e do thoil ar soilleireachadh le d' ghràsan nèamhaidh,
Gu'm b'e do thoil ar cumail riut-fhéin le d' thàladh cumhachdach,
Gu'm b'e do thoil an t-aon eòlas riatanach a bhuileachadh oirnn,
Gu'm b'e do thoil ar còmhnadh gu gaol a thoirt dh'a chéile 's gu cur suas le 'chéile,
Gu'm b'e do thoil ar treòrachadh air slighe d' fhàintean,

*Deònaich éisdeachd ruinn.*

Gu'm b'e do thoil ar dianamh umhailte do d' ghràsan,
Gu'm b'e do thoil ar n-ionnsachadh air ùrnaigh, 's thu-fhéin a bhi 'g urnaigh 's an taobh-stigh dhinn,
Gu'm b'e do thoil ar sgeadachadh le gaol 's le iochd ri 'r bràithrean,
Gu'm b'e do thoil oillt a chur unnainn romh 'n olc,
Gu'm b'e do thoil ar seòladh 'an cleachdadh a' mhath,
Gu'm b'e do thoil gràsan nan uile shubhailcean a thoirt dhuinn,
Gu'm b'e do thoil toirt òirnn buanachadh 'an staid a' cheartais,

*Deònaich éisdeachd ruinn.*

Gu'm b'e do thoil thu-fhéin a bhi 'd dhuais shiorruith dhuinn,

'Uain Dhé a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Builich òirnn do Spiorad.*
'Uain Dhé a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Dòirt a nuas do Spiorad Naomh òirnn.*
'Uain Dhé a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Thoir dhuinn Spiorad na sìthe.*
A Spioraid Naoimh, éisd ruinn.
*A Spioraid Naoimh, gu gràsor éisd ruinn.*
A Thighearna dian tròcair òirnn.
*A Chrìosta, dian tròcair òirnn.*
A Thighearna, dian tròcair òirnn.

V. Cruthaich cridhe glan annainn, a Dhia.
*R.* Agus spiorad ceart ath-nuadhaich na 'r cóm.

*Dianamaid ùrnaigh.*

O ATHAIR thròcairich, deònaich gu'n dian do Spiorad diadhaidh ar cridheachan a shoilleireachadh, a lasadh, agus a ghlanadh; los drùghadh òirnn le 'dhriùchd nèamhaidh, agus ar dianamh pailt an deagh oibrichean. Tromh Iosa Crìosta ar Tighearna. Amen.

*Gairm.*

TUIRLING a nuas, a Spioraid Naoimh, bho d' chathair àillidh le mìn-bhraon do ghràs. Thusa, O Athair nam bochd, thusa, O Ughdair mhathasaich ar stòrais, teirinn a nuas agus fadaidh teine do ghaoil na'r cridheachan. Bho'n is tu am fìor chomh-fhurtair,

bho'n is tu caraid tlàth an anma, agus ceann-uidhe gach fir-thuruis, thig a nuas. Bhuat-sa gheabh sinn sìth ann an trioblaid 's an anshocair; lasachadh anns gach cruaidh-chàs; agus comhfhurtachd ann an dòbhròn. O Sholuis naoimh, béum do ghathan air na cridheachan a tha le creideamh ag iarraidh a d' ionnsaidh. As d' éugais cha'n 'eil math 's an duine, cha'n eil nì dha neo-lochdach. O Thighearna, glan bhuainn gach smal peacaidh; maothaich na tha tioram; slànaich na tha easlainteach; taisich na tha rag na'r n-anam; blàthaich gach nì a tha fuar na'r cridheachan, agus tìll gach céum seachranach. O Thighearna, deònaich do na creidich a tha 'g earbsa á d'fhacal, do Spiorad seachd fìllte; deònaich dhuinn fad ar beatha a bhi umhail do d' ghràsan; deònaich dhuinn 'an àm ar bàis do ghnùis fhaicinn, agus a' bheatha shìorruith a shealbhachadh. Amen.

## Veni Creator Spiritus.

O THIG a nuas, a Spioraid Naoimh,  
A shealltainn anmannan do ghaoil,  
'Us lìon ar crìdh' le d' ghràsan caomh,  
A Chruthadair a' chinne-dhaond'.

'S tu ar Comh-fhurtair 's gach càs,  
'S tu gibht ro-naomh an Dé a's àird',  
'S tu 'm fuaran beò, an teine, 'n gràdh,  
'Us ùngaid spioradail an àigh.

Tha do thìodhlaicean seachd-fìllt,  
Miar deas-làmh Dhé thu 'thriath gach nì,  
'S tu gealladh 'n Athar naoimh le cìnnt',  
Bhuat-sa thig deas-labhairt cìnn.

O las le d' sholus ar céud-fàith,
'Us taom a nuas na 'r crìdh' do ghràdh,
Cùm ri 'r nàdur lag do làmh,
'Us thoir dhuinn neart, 'us feart, 'us càil.

Ur naimhdean fuadaich fada bhuainn,
'Us builich òirnn do shìth gu buan,
Bi ad iùl dhuinn fad ar cuairt,
'S gu'n seachainn sinn gach béud 'us truaigh'.

Deònaich dhuinne eòlas fìor
Air an Athair 'us air Crìost',
'S annad 'fhéin 'tha bhuap' 'ad Dhia,
Creideamaid a nis 's gu sìor.

Glòir gu'n robh gu sìor gun tàmh,
Do 'n Athair, 'us do Mhac a ghràidh,
A rinn an aiseirigh bho'n bhàs,
'Us dhuts', a Chomh-fhurtair nan gràs.

## Achanaich air son seachd tìodhlaicean an Spioraid Naoimh.

### I.

Thig, a Spioraid Naoimh,
Agus cuir a nuas tìodhlaicean
Nèamhaidh do ghràs.

THIG, O Spioraid *a' Ghliocais!* Teagaisg mo chridhe air chor 's gu'm bi tùr agam meas agus gaol a thoirt do bheannachdan fhlathanais, agus an roghnachadh thair gach ni talmhaidh. Seòl dhomh cuideachd an dòigh air am buannaichd 's am meal mi iad gu sìorruidh.

Ar n- Athair, &c.

II.

Thig, a Spioraid Naoimh, &c.

Thig, a Spioraid *na Tuigse!* Soilleirich m' inntinn, air chor 's gu'n faic 's gu'n glac mi uile mhistirean an t-sàbhalaidh, 's mu dheireadh gu'n toill mi 'ad sholus-sa an solus sìorruith fhaicinn, 's ruigsinn air làn eòlas Ort-sa, 's air an Athair 's air a' Mhac.

Ar n- Athair, &c.

III.

Thig, a Spioraid Naoimh, &c.

Thig, a Spioraid *na Comhairle!* Bi maille rium ann an uile ghnothaichean na beatha diomaine so, aom mo chridhe ris a' mhath, agus gléidh e bho'n olc, agus dian iùl dhomh air slighe dhìrich d'fhàint-ean gu ceann-uidhe an t-sàbhalaidh shìorruith air am beil mi 'n tì.

Ar n- Athair, &c.

IV.

Thig, a Spioraid Naoimh, &c.

Thig, a Spioraid *an Neart!* Thoir neart do m' chridhe anns gach trioblaid, 's anns gach cruaidh-chàs, 's thoir spionnadh dhomh 'an aghaidh droch-ionnsaidh mo nàmhad, air eagal 's le buaidh a thoirt orm, gu'n sgarar mi bhuat-sa, a Dhia 's gur tu m' ard-mhath.

Ar n- Athair, &c.

V.

Thig, a Spioraid Naoimh, &c.

Thig, a Spioraid *an Eòlais!* Deònaich dhomh gnothaichean diomain an t-saoghail so agus am faoineachd a thuigsinn 's a chur suarach, agus gun fhéum eile 'dhianamh dhiùbh, ach gu d' ghlòir-sa mhàin 's gu m' shàbhaladh fhéin; agus gu'n dian mi roghainn air do dhuaisean sìorruith-sa thairis air gach nì talmhaidh.

Ar n- Athair, &c.

VI.

Thig, a Spioraid Naoimh, &c.

Thig, a Spioraid *na Diadhalachd!* Gluais mo chridhe gu fìor-dhiadhalachd agus gu gaol naomh mo Thighearna Dia, los a bhi daonnan 'g a shireadh na m' uile chràbhadh, agus a bhi air mo shnaim ris le fìor ghaol.

Ar n- Athair, &c.

VII.

Thig, a Spioraid Naoimh, &c.

Thig, a Spioraid *Eagail an Tighearna!* Lìon m' fheòil le d' eagal, los thusa mo 'Thighearna Dia a chumail daonnan 'am làthair, agus gu'n seachainn mi gu cùramach gach nì a dh'fhaodas a bhi mì-thaitneach 'an sùilean uile-ghlan do Mhòrachd diadhaidh.

Ar n- Athair, &c.

*V.* A Spioraid Naoimh, thig agus lìon cridheachan do chreideach.

*R.* Agus las annta teine do ghaoil.

*Dianamaid urnaigh.*

Tha sinn ag achanaich ort, a Thighearna, gu'n dòirteadh tu gu tròcaireach na 'r cridheachan, do Spiorad Naomh a dhealbh le 'ghliocas sinn, agus a tha le 'fhreasdal ga'r riaghladh. Tromh, &c.

*V.* Còmhnadh Dhé gu'n robh daonnan maille ruinn.

*R.* Amen.

## CRÀBHADH DO'N OIGH BHEANNAICHTE MOIRE.

### LEADAN MOIRE.

300 latha laghaidh.

| | |
|---|---|
| Sub tuum præsidium confugimus, sancta Dei Genitrix, nostras deprecationes ne despicias in necessitatibus nostris ; sed a periculis cunctis libera nos semper, Virgo gloriosa et benedicta. | Tha sinn a' ruith fo d' dhìon, a Mhàthair naomh Dhé, na diùlt ar n-iarrtas 'an àm ar féuma ; ach saor sinn daonnan bho gach cunnart, 'Oigh ghlòrmhor agus bheannaichte. |
| Kyrie eleison. | A Thighearna, dian tròcair oirnn. |
| Christe eleison. | A Chriosta, dian tròcair oirnn. |
| Kyrie eleison. | A Thighearna, dian tròcair oirnn. |
| Christe audi nos. | A Chriosta, éisd ruinn. |
| *Christe exaudi nos.* | A Chriosta, gu gràsor éisd ruinn. |

| | | | |
|---|---|---|---|
| Pater de cœlis Deus, | *Miserere nobis.* | A Dhia Athair nam flathas, | *Dian tròcair oirnn.* |
| Fili Redemptor mundi Deus, | | A Dhia Mhic, Fhir-shaoraidh an t-saoghail, | |
| Spiritus Sancte Deus, | | A Dhia Spioraid Naoimh, | |
| Sancta Trinitas, unus Deus, | | A Thrionaid Naomh, aon Dhia, | |
| Sancta Maria, *Ora pro nobis,* | | A Naoimh Mhoire, *Guidh air ar son.* | |
| Sancta Dei Genitrix, | | A Mhàthair naomh Dhé, | |
| Sancta Virgo virginum, | | 'Oigh naomh nan òighean, | |
| Mater Christi, | | A Mhàthair Chrìosta, | |
| Mater divinæ gratiæ, | | A Mhàthair nan gràsan diadhaidh, | |
| Mater purissima, | | A Mhàthair ro-ghlan, | |
| Mater castissima, | | A Mhàthair ro-gheimnidh, | |
| Mater inviolata, | | A Mhàthair gun truailleadh, | |
| Mater intemerata, | | A Mhàthair gun smal, | |
| Mater amabilis, | | A Mhàthair ro-ghràdhach, | |
| Mater admirabilis, | | A Mhàthair ro-iongantach, | |
| Mater Creatoris, | *Ora pro nobis.* | A Mhàthair ar Cruthadair, | *Guidh air ar son.* |
| Mater Salvatoris, | | A Mhàthair ar Slànair, | |
| Virgo prudentissima, | | 'Oigh ro-ghlic, | |
| Virgo veneranda, | | 'Oigh ro-mheasail, | |
| Virgo prædicanda, | | 'Oigh ro-chliùiteach, | |
| Virgo potens, | | 'Oigh ro-chumhachdach, | |
| Virgo clemens, | | 'Oigh ro-thròcaireach, | |
| Virgo fidelis, | | 'Oigh ro-dhìleas, | |
| Speculum justitiæ, | | A Sgàthain a' cheartais, | |
| Sedes sapientiæ, | | 'Arois a' ghliocais, | |
| Causa nostræ lætitiæ, | | A Chinn-aobhair ar sòlais, | |
| Vas spirituale, | | A Shaghaich spioradail, | |
| Vas honorabile, | | A Shaghaich urramaich, | |
| Vas insigne devotionis, | | A Shaghaich ro-chràbhach. | |
| Rosa mystica, | | A Ròis dhìomhair, | |
| Turris Davidica, | | A Thùir Dhàbhaidh, | |

| | |
|---|---|
| Turris eburnea, | A Thùir ìbhridh, |
| Domus aurea, | A Ghrianain òir, |
| Fœderis arca, | 'Airc a' chùmhnant, |
| Janua cœli, | A Dhoruis fhlathanais, |
| Stella matutina, | A Réul na maidne, |
| Salus infirmorum, | A Shlàinte nan easlainteach, |
| Refugium peccatorum, | A Dhìdein nam peacach, |
| Consolatrix afflictorum, | A Chobhair nan deòiridh, |
| Auxilium Christianorum, | A Thaice nan Crìostaidhnean, |
| Regina Angelorum, *Ora pro nobis.* | A Bhànruinn nan Aingeal, *Guidh air ar son.* |
| Regina Patriarcharum, | A Bhànruinn nan Aithrichean-naomh, |
| Regina Prophetarum, | A Bhànruinn nam Fàidhean, |
| Regina Apostolorum, | A Bhànruinn nan Ostal, |
| Regina Martyrum, | A Bhànruinn nam mairtirean, |
| Regina Confessorum, | A Bhànruinn nan Aidmheileach, |
| Regina Virginum, | A Bhànruinn nan Oighean, |
| Regina Sanctorum omnium, | A Bhànruinn nan Naomh uile, |
| Regina sine labe originali concepta, | A Bhànruinn a ghineadh gun pheacadh, |
| Regina sacratissimi Rosarii, | A Bhànruinn na conair ronaoimh, |
| Agnus Dei, qui tollis peccata mundi, | 'Uain Dhé, a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail, |
| *Parce nobis, Domine.* | *Dian fathamas ruinn, O Thighearna.* |
| Agnus Dei, qui tollis peccata mundi, | 'Uain Dhé, a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail, |
| *Exaudi nos, Domine.* | *Gu gràsor éisd ruinn, O Thighearna.* |

Agnus Dei, qui tollis peccata mundi,

*Miserere nobis.*
Christe audi nos.
*Christe exaudi nos.*

Sub tuum præsidium confugimus, sancta Dei Genitrix, nostras deprecationes ne despicias in necessitatibus nostris; sed a periculis cunctis libera nos semper, Virgo gloriosa et benedicta.

*V.* Ora pro nobis, sancta Dei Genitrix.

*R.* Ut digni efficiamur promissionibus Christi.

*Oremus.*

GRATIAM tuam quæsumus Domine, mentibus nostris infunde; ut qui, angelo nuntiante, Christi Filii tui incarnationem cognovimus, per passionem ejus et crucem ad resurrectionis gloriam perducamur. Per eundem Christum Dominum nostrum.

*R.* Amen.

*V.* Divinum auxilium maneat semper nobis cum.

*R.* Amen.

'Uain Dhé, a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail,

*Dian tròcair oirnn.*
A Chrìosta, éisd ruinn.
*A Chriosta, gu gràsor éisd ruinn.*

Tha sinn a' ruith fo d' dhìon, a Mhàthair naomh Dhé, na diùlt ar n-iarrtas 'an àm ar fêuma; ach saor sinn daonnan bho gach cunnart, 'Oigh ghlòrmhor agus bheannaichte.

*V.* Guidh air ar son, a Mhàthair naomh Dhé.

*R.* Los gu'n toill sinn gealladh Chrìosta.

*Dianamaid ùrnaigh.*

Dòirt, a Thighearna, tha sinn ag guidhe ort, do ghràsan na'r cridheachan, air chor's gu'm faod sinne, a fhuair fios air daondachd do Mhic Iosa Crìosta, le teachdaireachd aingil, ruigheachd, as leth a phàise agus a chroise, air glòir 'aiseirigh. Tromh Chrìosta ciadna ar Tighearna.

*R.* Amen.

*V.* Còmhnadh Dhé gu'n robh daonnan maille ruinn.

*R.* Amen.

CONAIR MOIRE.

Tha'n cràbhadh so air a roinn na 'thrì earrannan; tha cóig rùin-dhìomhair anns a' h-uil' earrainn: aon Phaidir, deich Beannachaidh Moire anns a' h-uile rùn dìomhair, 's ag

crìochnachadh le Glòir do'n Athair, maille ri ùrnaigh; a' tighinn mar sin gu còig rùin-dhìomhair dhiag, còig Paidrichean diag, còig diag Glòir do'n Athair, cóig ùrnaighean diag, 'us ciad gu leth Beannachaidh Moire. Faodar an Cràbhadh so a dhianamh air aon tarruinn, no air tri chuairtean: le neach na 'aonar, no le luchd-freagairt dha.

### A' CHONAIR-PHÀIRTEACH.

Tha 'a' chonair-phàirteach' air a dianamh-suas de chuideachdan anns am beil 's gach aon diubh, ceithir pearsacha diag 'us ceannard. Tha gach cuideachda ag gabhail os làimh 'Conair-Moire' a ghabhail uile eatorra aon uair 's an latha. Uair 's a' mhìos gheabh an ceannard do'n chuideachda cairtean air am beil rùintean-dìomhair fos leth de Chonair-Moire. Na cairtean so tàirnidh iad eatorra: gach neach fad a' mhìos ag gabhail an rùin a thig air. An neach air an tig a' *chiad* rùn, their e *Créud, Paidir, 's trì Beannachaidh-Moire,* a thuilleadh air càch.

## *Laghaidh.*

*i.* (1) 100 latha air son aon rùn-dìomhair fhéin de'n chonair a ghabhail. (2) 7 bliadhna 's seachd carghuis air son a ghabhail Didònaich 's Làithean-féille, &c.

*ii.* (1) Làn-laghadh a' chiad là feìlle an deigh ar gabhail a stigh. (2) Là Nolaig, Là na bliadhn'-ùire, Là nan Trì Rìghrean, Là Càsga, Diordaoin Deasghabhail, Diordaoin Corp Chrìosta, Didònaich Caingis, Didònaich na Trianaid uilenaoimh, Féilltean na h-Oighe Moire, Là Pheadair 'us Phòil, Là Samhna, 's air an treas Dònach de'n mhìos.

'An ainm an Athar ✠, agus a' Mhic, agus an Spioraid Naoimh. Amen.

*V.* Fàilte dhut, a Mhoire, tha thu làn de na gràsan, tha an Tighearna maille riut.

*R.* Is beannaichte thu 'measg nam mnà agus is beannaichte toradh do bhronn, Iosa.

*V.* Fosglaidh tusa, a Thighearna, mo bhial.

*R.* Agus bheir mo theanga cliù dhut.
*V.* Dian cobhair orm, O Dhia.
*R.* A Thighearna, greas gu m' chuideachadh.
Glòir do'n Athair, agus do'n Mhac, agus do'n Spiorad Naomh.
Mar a bhà, 's mar a thà, 's mar a bhitheas fad shaoghal nan saoghal. Amen.

### *A' Chiad Earrann.*

Na còig Rùin Eibhinn, *ri ghabhail a' h-uile* Diluain 's Diardaoin; Didònaich 's an Aidbhen, agus 'an déigh Là nan tri Rìghrean gu Carghus.

### I. *Teachdaireachd an Aingil.*

SMAOINICHEAMAID anns an rùn dhìomhair so gu'n do chuir an t-Aingeal Gabriel fàilt air an Oigh bheannaichte leis na briathran so, *Tha thu làn de na gràsan:* agus gu'n d' innis e dhi gu'n robh ar Tighearna Iosa Crìosta 'dol a ghabhail coluinn daonda.

Ar n-Athair a tha air néamh, &c., *aon uair.*
Fàilte dhut, a Mhoire, &c., *deich uairean.*
Glòir do'n Athair, &c., *aon uair.*

### *Dianamaid ùrnaigh.*

A NAOMH Mhoire, a Bhànruinn nan Oighean, as leth daondachd do Mhic ionmhuinn ar Tighearna Iosa Crìosta, a thàinig gus ar sàbhaladh, thoir dhuinne, le brìgh d' achanaich, soilleireachadh ceart air na gràsan móra sin a thog sinn gus an ard-inbhe 'bhi na'r bràithrean aig do Mhac diadhaidh, agus thusa 'bhi dhuinn 'ad Mhàthair. Amen.

### II. *Turus Moire gu 'banacharaid Ban-naomh Ealasaid.*

Smaoinicheamaid anns an rùn dhìomhair so gu'n deach an Oigh bheannaichte Moire, 's i air cluinntinn bho'n Aingeal gu'n do ghabh a banacharaid Ban-naomh Ealasaid sliochd, air a h-aghart gu luath gu beanntan Iudèä a dh-amharc oirre, agus gu'n d'fhuirich i còmhla rithe trì mìosan.

*Ar n-Athair, &c.*

*Dianamaid ùrnaigh.*

O MHATHAIR bheannaichte, a sgàthain ghlain na h-ùmhlachd, as leth na blàth-charrantachd a thug a choimhead do bhanacharaid Ban-naomh Ealasaid thu, thugas dhuinn le feartan d' eadar-ghuidhe, gu'm bi ar cridheachan air an lionadh le gràsan do Mhic naoimh cho pailt, agus gu'm bi sinn air ar glanadh bho'n a' h-uile peacadh, agus gu'n toir sinn cliù agus taing dha fad na sìorrachd. Amen.

### III. *Breith Iosa ann am Bethlehem.*

Smaoinicheamaid anns an rùn dhìomhair so gu'n d'rug an Oigh bheannaichte Moire 's an àm fhreagarrach dhi, ar Slànair Iosa Crìosta mu mhiadhon-oidhche, agus gu'n do chuir i anns a' phrasaich e, a thaobh 's nach robh àite dha 's na tighean.

*Ar n-Athair, &c.*

*Dianamaid ùrnaigh.*

O MHATHAIR a's gloine, as leth d' aiseid mhaighdeannail gun bhéud, leis an d' thug thu solus do'n t-saoghal le d' Mhac, ar Slànair Iosa

Crìosta; coisinn dhuinn, tha sinn ag achanaich ort, le feartan d' eadarghuidhe, na gràsan sin a bheir neart agus treòir dhuinn gu caitheamh-beatha cho naomh, agus cho diadhaidh a leantuinn air talamh, gu'm bi e na'r comas a bhi 'seinn a latha 's a dh-oidhche tròcair do Mhic agus a thìodhlaicean. Amen.

IV. *Iosa air a thairgsinn 's an Tèampull.*

Smaoinicheamaid anns an rùn dhìomhair so gu'n do thairg an Oigh bheannaichte Moire, air latha a glanaidh a réir an lagha, an leanabh naomh Iosa anns an tèampull; far an d' thug Naomh Simeon taing do Dhia gu ro-chràbhach, 's a ghabh e air a ghàirdeanan e.

*Ar n-Athair, &c.*

*Dianamaid ùrnaigh.*

O MHATHAIR bheannaichte, a sgàthain agus a bhéus na h-ùmhlachd, a thairg 's an tèampull Cruthadair an t-saoghail, faigh dhuinne le d' mhaoidhean air do Mhac gaolach, spionnadh agus càil, mar a bh'aig Simeon agus aig a bhan-fhàidh Anna, gu cliù agus moladh a thoirt dha gu sìorruidh. Amen.

V. *Fhuaras Iosa Crìosta 's an tèampull.*

Smaoinicheamaid anns an rùn dhìomhair so gu'n d' fhuair an Oigh bheannaichte Moire, an déigh sireadh thrì latha le bròn, a Mac gaolach, a chaill i gu neochiontach 's an tèampull, 'am miadhon nan

ollamh, a' réusanachadh riutha, na 'dhà bhliadhn'-diag a dh-aois.

*Ar n-Athair, &c.*

*Dianamaid ùrnaigh.*

OIGH naomh a's mutha 'dh' fhuilig na na martirean fhéin, 'an déigh sin a tha 'ad threise 's ad chomhfhurtachd do thruaghain; as a' mhiad 's a rinn thu dh' fhaoilteachas ri d' Mhac ionmhuinn fhaotainn 's an tèampull, 'am measg an àrd luchd-fhaoghluim a' réusanachadh riutha; faigh dhuinne bhuaithe na gràsan a bheir oirnn a shireadh, agus a shealbhachadh anns an Eaglais naoimh Chaitlicich, ann an dòigh 's nach téid ar sgaradh bhuaithe a chaoidh. Amen.

SALVE REGINA.

FAILTE dhut, a Bhànruinn, Màthair na tròcaire, ar beatha, ar sòlas, 's ar dòchas, fàilte ort. Riutsa tha sinne, sliochd seachranach Eubha, a' togail ar guth. Riutsa tha sinn ag osnaich, ag caoidh 's ag acain, ann an gleann so nan diar. Thoir, ma ta, 'iuchair nan gràs, sùil fhial òirnne. Agus 'an deaghaidh dhuinn a' chéin-thìr so 'fhàgail, fiach dhuinn toradh beannaichte do bhronn, Iosa. O Mhoire Oigh bhàigheil, ghràdhach, chaomh!

*V.* Guidh air ar son, a Mhàthair Naomh Dhé.

*R.* Los gu'n toill sinn gealladh Chriosda.

*Dianamaid ùrnaigh.*

O DHIA, a cheannaich còir dhuinn air duais shìorruidh le beatha, bàs, 'us aiseirigh d' aon

Mhic ionmhuinn: thugas dhuinn, a tha 'léughadh agus a' beachdachadh air na rùin dhìomhair a tha 's an ùrnaigh so, gu'n lean sinn an seòladh, 's gu'm faigh sinn an gealltanas. Tromh Iosa Crìosta, ar Tighearna. Amen.

*An Darna Earrann.*

Na cóig Rùin Dhòruinneach, ri ghabhail a' h-uile Dimàirt's Dihaoine; agus air Didònaich 's a' Charghus.

I. *Urnaigh 'us Fallus-fala Chrìosta 's a' Ghàradh.*

Smaoinicheamaid anns an rùn dhìomhair so, mar a bha Iosa Crìosta ar Tighearna, fo dhòruinn cho trom ann an gàradh Ghethsemane, 's gu'n robh fallus-fala 'fàsgadh romh choluinn naoimh, agus a' sruthadh gu frasach gu làr.
*Ar n-Athair, &c.*

*Dianamaid ùrnaigh.*

OIGH a's mutha naomhachd, a dh'fhairich dòruinn thair martair ri lìnn do d' Mhac a bhi 'g ùrnaigh gu cruaidh 's gu cràiteach anns a' ghàradh; deònaich dhuinn còmhnadh d' eadarghuidhe, los gu'n cuir sinn ar n-ana-miannan fo shréin réusain, agus gu'n aontaich 's gu'n strìochd sinn do thoil Dhé. Amen.

II. *Sgiùrsadh Iosa aig a' phosta.*

Smaoinicheamaid anns an rùn dhìomhair so, gu'n deach Iosa Crìosta ar Tighearna a sgiùrsadh gu goirt aig a' phosta aig tigh Philait, a' faighinn tuilleadh 'us cóig mìle stràc, a réir 's mar a chaidh a shoilleir-eachadh do Bhan-naomh Brìghde.
*Ar n-Athair, &c.*

*Dianamaid ùrnaigh.*

O MHATHAIR Dhé, a shamhlaidh naoimh na faighidinn, as leth a sgiùrsaidh ghoirt a dheònaich do Mhac gràdhach 'fhulang; faigh dhuinn na gràsan a chuireas casg air mì-rian ar céudan-corporra, agus a ghearras bhuainn ceann-aobhair gach peacaidh. Amen.

III. *Crùn dreathainn air a chuir air ceann Chrìosta.*

Smaoinicheamaid anns an rùn dhìomhair so, mar a ghabh an sluagh gun iochd, gun bhàigh, an dreathann giar, agus an déis fleasg a dhianamh dheth, spàrr iad e gun athadh air ceann beannaichte Iosa Crìosta ar Tighearna.

*Ar n-Athair, &c.*

*Dianamaid ùrnaigh.*

O MHATHAIR Prionnsa agus Rìgh na glòrach sìorruidh, as leth nan drisean piantail a réub ceann do Mhic ionmhuinn le mìle lot, thugas dhuinn, tha sinn ag guidhe ort, le feart d' eadarghuidhe, a bhi saor anns a' bheatha so bho uaill, agus air latha 'bhreitheanais bho nàire a' pheacaidh. Amen.

IV. *Iosa ag giùlan na Croise.*

Smaoinicheamaid anns an run dhìomhair so gu'n do ghiùlain Iosa Crìosta ar Tighearna a' chrois, a chuireadh air a ghuaillean créuchdach; agus gu'n d' iomraich e i cuideachd le mór fhaighidinn, air a' thruimead 's g' an robh i, 's air a' mhiad 's g' an robh a tàire.

*Ar n-Athair, &c.*

*Dianamaid ùrnaigh.*

O MHATHAIR bheannaichte, a shamhlaidh na faighidinn, as leth pian giùlan na croise le d'Mhac gaolach Iosa Crìosta ar Tighearna, agus eallach 'bu truime na sin ar peacannan, coisinn le feart d'ùrnaigh misneach agus càil dhuinne gu 'chéumannan a leanailt, agus ar crois iomrachadh gu faighidneach gu deireadh ar làithean. Amen.

V. *Iosa air a chéusadh.*

SMAOINICHEAMAID anns an rùn dhìomhair so, nach luaithe a ràinig ar Slànair Iosa Crìosta beinn Chalbhari, na 'chaidh aodach a spìonadh dheth, agus a lamhan 's a chasan naomh a thàirneachadh gu teann agus gu piantail ri fiodh na croise ann am fianuis a Mhàthar brònaich.

*Ar n-Athair, &c.*

*Dianamaid ùrnaigh.*

O MHOIRE naomh, a Mhàthair Dhé, gu'm b' ann mar a bha do Mhac ionmhuinn air a ruighe air a' chrois air ar son, a bhios gach téud 'us buaidh annainn air an ruighe gu teann, ag cur a sheirbhis naoimh air a h-aghart, 's ag gabhail truais ri 'dhòruinn. Gu'm b' ann mar sin a bhitheas le d'eadarghuidhe, O Mhàthair naomh, los gu'n coisinn sinn sàbhaladh sìorruidh dhuinn fhein. Amen.

Salve Regina, *'s e sin, Fàilte dhut, a Bhànruinn, &c.*

*An Treàs Earrann.*

Na còig Rùin Ghlòrmhor, ri'n cantainn a' h-uile Diciaduin 's Disathurna; agus air Didònaich bho Chàisg gus an Aidbhen.

I. *Aiseirigh Chrìosta.*

Smaoinicheamaid anns an rùn dhìomhair so, gu'n d' éirich ar Tighearna Iosa Crìosta gu cumhachdach 's gu glòrmhor air an treas latha bho bhàs gu beatha, 's gu'm beil e á so suas os cionn gath a bhàis, 'us guin péine.

*Ar n-Athair, &c.*

*Dianamaid ùrnaigh.*

O MHOIRE ghlòrmhor, as leth d' aighir 's do shòlais ri linn Aiseirigh ghlòrmhor d' aon Mhic, coisinn dhuinn, tha sinn ag guidhe ort, nach bi ar cridheachan á so suas ag iarraidh gu toileachadh bréige saoghalta, ach 'an geall an còmhnuidh air aoibhneas bunailteach, buan fhlathanais. Amen.

II. *Deasghabhail Iosa Chriosta.*

Smaoinicheamaid anns an rùn dhìomhair so, gu'n deach ar Slànair Iosa Crìosta 'an ceann dà fhichead là an déis 'Aiseirigh, suas gu nèamh, air a chuairteachadh leis na h-Ainglean, ann an làthair a Mhàthar naoimh, nan Ostal agus nan deisciobul, a bha 'g amharc air le mór-ìoghnadh.

*Ar n-Athair, &c.*

*Dianamaid ùrnaigh.*

O MHATHAIR Dhé, a chomhfhurtachd nan uireasbhach, gu'm b'ann mar a thog Mac do ghaoil a lamhan, agus a bheannaich e 'Ostail naomha, a thogas tusa do lamhan beannaichte ri d' Mhac as ar leth, air chor 's gu'm faigh sin mar aon beannachd a' Mhic agus na Màthar, gu stàth dhuinn a bhos 'us thall. Amen.

III. *Tighinn an Spioraid Naoimh air na h-Ostail.*

SMAOINICHEAMAID anns an rùn dhìomhair so, gu'n do chuir Iosa Crìosta, 'an déigh dha suidhe air làimh dheis Dhé, an Spiorad Naomh a nuas air na h-Ostail, mar a gheall e; agus iad 's an àm maille ri Moire ann an Ierùsalem ri ùrnaigh 's ri cràbhadh gu dìan, a' feitheamh ri tighinn an Spioraid Naoimh an Comhfhurtar.

*Ar n-Athair, &c.*

*Dianamaid ùrnaigh.*

O MHATHAIR bheannaichte, a théampuill an Spioraid Naoimh, coisinn dhuinne le cumhachd d' achanaich, gu'm bi sinn air ar stiùradh leis a' Chomhfhurtair sin, a thug do Mhac gaolach dh'a chuid Ostal, agus gu'm bi sinn air ar treòrachadh leis air an t-slighe dhìrich do fhlathanas, agus air céumannan gach subhailce 's deagh-ghnìomha. Amen.

IV. *An Oigh Bheannaichte ag gabhail seilbh 'am flathanas.*

SMAOINICHEAMAID anns an rùn dhìomhair so, gu'n deach an Oigh ghlòrmhor Moire, 'an ceann dà

bhliadhn' diag 'an déigh Aiseirigh a Mic, suas do fhlathanas as an t-saoghal so le urram mór agus glòir, air a cuairteachadh le feachdan Ainglean.

*Ar n-Athair, &c.*

*Dianamaid ùrnaigh.*

OIGH a' mhòr-ghliocais, a lìon, a' dol a stigh do thalla glòrmhor nam flathas, na Naoimh 's na h-Ainglean le sòlas, agus sinne le dòchas; deònaich seasamh air ar cùl aig uair a' bhàis, air chor 's gu'n toir sinn buaidh air innleachdan, 's buairidh an droch-spioraid, agus gu'm bi ar n-aiseag bho thìm gu sìorrachd làn sonais 'us aoibhneis gun chrìch. Amen.

V. *Crùnadh na h-Oighe Moire.*

SMAOINICHEAMAID anns an rùn dhìomhair so, gu'n do chuir a Mac cumhachdach, 'an làthair co-thional aobhach nan Naomh 's nan Aingeal, crùn na glòrach a b' àillidh 's a bu ghile air ceann na h-Oighe beannaichte Moire Mathàir Dhé.

*Ar n-Athair, &c.*

*Dianamaid ùrnaigh.*

O BHANRUINN nan uile Naomh, 's e ar n-achanaich riut, gu'n gabhadh tu bhuainn an cràbhadh so, mar fhleasg taitneach 'ad shùilean; agus thugas dhuinn bho bhrìgh d' achanaich, gu'm bi ar déigh air d' fhaicinn 'ad ghlòir, mar theine air a lasadh na'r cridhe cho dìan, 's nach gabh e cur as, na dìocladh, gus am fiach e dhuinn do ghlòir ann am flathanas. Amen.

Salve Regina, *'s e sin, Fàilte dhut, a Bhànruinn, &c.*

## LEADAN CRIDHE NAOMH MOIRE.

A THIGHEARNA, dian tròcair òirnn.
A Chrìosta, dian tròcair òirnn.
A Thighearna, dian tròcair òirnn.
A Chrìosta, éisd ruinn.
A Chrìosta, gu gràsor éisd ruinn.
A Dhia Athair nam Flathas, *Dian tròcair òirnn.*
A Dhia Mhic Fhir-shaoraidh an t-saoghail, *Dian, &c.*
A Dhia Spioraid Naoimh, *Dian, &c.*
A Thrianaid Naomh, aon Dia, *Dian, &c.*
A Chridhe Moire, *Guidh air ar son.*
A Chridhe Moire, a réir Cridhe Dhé,
A Chridhe Moire, aonte ri Cridhe Iosa,
A Chridhe Moire, a làmh-riaraich an Spioraid Naoimh,
A Chridhe Moire, 'Ionaid-naoimh na Trianaide diadhaidh,
A Chridhe Moire, a phàillinn Dhé 'am feòil,
A Chridhe Moire, gunsmal bho d' chruthachadh,
A Chridhe Moire, làn de na gràsan,
A Chridhe Moire, beannaichte 'am measg gach cridhe,
A Chridhe Moire, a chathair na glòire,
A Chridhe Moire, 'aibheis na h-ìrisleachd,
A Chridhe Moire, 'ìobairt-loisgte gaol Dhé,
A Chridhe Moire, fuaighte ris a' chrois maille ri Crìosta céuste,
A Chridhe Moire, a chobhair nan deòiridh,
A Chridhe Moire, a dhìdinn nam peacach,
A Chridhe Moire, a dhòchais na feadhnach 's an tarrainn,

*Guidh air ar son.*

A Chridhe Moire, a chathair na tròcaire,
'Uain Dhé a tha a' toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Dian fathamas ruinn, O Thighearna.*
'Uain Dhé a tha a' toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Gu gràsor éisd ruinn, O Thighearna,*
'Uain Dhé a tha a' toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Dian tròcair òirnn.*
A Chrìosta, éisd ruinn.
*A Chrìosta, gu gràsor éisd ruinn.*
V. A Mhoire Gunsmal, a tha ciùin 'us ìriseal 'an cridhe.
R. Dian ar cridhe a réir cridhe Iosa.

*Dianamaid ùrnaigh.*

O DHÉ ro-thròcairich, a dheònaich, air son sàbhaladh pheacach agus air son dìdeann do thruaghain, Cridhe Gunsmal na h-Oighe Beannaichte Moire 'bhi coltach 'an carrantachd agus 'an iochd ri Cridhe Diadhaidh do Mhic Iosa Crìosta ; deònaich gu'n toill sinne, as leth luaidheachd agus eadarghuidhe na h-Oighe Beannaichte ciadna, a tha 'toirt cuimhne air a' Chridhe ro-chaomh agus ghaolach so, ar faighinn a réir Cridhe Iosa. Tromh Chrìosta ciadna ar Tighearna. Amen.

URNAIGH RI CRIDHE NAOMH MOIRE.

O CHRIDHE Moire, a Mhàthair Dhé, ar Màthairne ! A Chridhe ro-ghaolaich, anns am beil mòr-thlachd na Trianaide diadhaidh, airidh air uile

ghaol agus urram ainglean agus dhaoine; a Chridhe ro-choltach ri Cridhe naomh Iosa; 'ìomhaigh a's fìor-choltaiche ris; a Chridhe a tha làn mathais, daonnan iochdor ri 'r truaighe—deònaich neimh ar cridhe a thaiseachadh, los gu'n atharraichear sinn gu buileach gu 'bhi na'r n-ìomhaigh Cridhe Iosa. Dòirt annta gaol air do shubhailcean, las iad leis an teine naomh sin leis am beil thu-fhéin a' sìor-lasadh. Annadsa faigheadh an Eaglais Naomh dìon sàbhailte; teasraig i, agus bi dhith 'ad dhìdein caomh, 'ad thùr daingnich nach bristear a dh'aindeoin ionnsuidhnean a naimhdean. Gu'm b'e thusa an rathad air an ruigear Iosa; gu'm b'e thusa am feadan tromh 'm faigh sinn na h-uile ghràsan a tha riatanach gus ar sàbhaladh. Bi thusa dhuinn 'ad chòmhnadh 's gach teinn, 'ad fhurtachd 's gach trioblaid, 'ad neart 'am buaireadh, 'ad dhìdein 'an géur-leanmhuinn, 'ad chobhair 's gach càs; ach gu sònraichte 'an cath spàirn a' bhàis, 's an uair dheireannaich, an uair a dh'fhosglar ifrinn uile gus ar n-anmannan a spìonadh air falbh—'s an uair ghàbhaidh sin, 's an uair uamhasaich a tha ar sìorrachd na 'mèinn, O, 's an uair sin, 'Oigh ro-chaomh, fairgheamaid tlà do Chridhe Màthaireil-sa, agus ro-mhiad do chumhachd ri Cridhe Iosa, le dìdeann tiarainte fhosgladh dhuinn 'an dearbh thobar na tròcaire, los gu'n téid sinne cuideachd 'ad cho-chomunn 'am Pàras a bheannachadh Cridhe Naomh sin Iosa fad shaoghal nan saoghal. Amen.

## O DOMINA MEA.

*Achanaich 'an àm buairidh.*

40 latha laghaidh an uair a ghabhar i 'n àm buairidh.

O MO Bhaintighearna! O mo Mhàthair! cuimhnich gur leat-fhéin mi.

Gléidh mi, teasraig mi, mar do chuid 's do sheilbh fhéin.

## TAOGHAL-CRÀBHAIDH AIR AN OIGH MOIRE.

O OIGH ro-naomh, a Mhoire Gunsmal, mo Mhàthair, a Mhàthair mo Thighearna, a Bhànruinn an t-saoghail, 'Eadarghuidhear, a Dhòchais, agus a Dhìdinn nam peacach, tha mise, am peacach truagh, ag iarraidh cobhair ort; agus tha mi a' toirt tainge dhut air son gach mathais a bhuilich thu orm gus a nise, gu sònraichte air son mo shaoradh bho ifrinn, a thoill mi cho liuthad uair. Tha mi 'toirt gaoil dhut, a Mhàthair ro-ghaolach, agus le miad mo ghaoil ort, tha mi 'gealltainn a bhi daonnan ullamh gus do sheirbhiseachadh, agus mo dhìchioll a dhianamh a thoirt air feadhainn eile gaol a thoirt dhut. Annadsa tha mi 'cur m' uile dhòchais, riutsa tha mi' 'g earbsa m' uile shàbhalaidh. Gabh rium mar do sheirbhiseach, agus glac mi 'an sgàil do sgéithe, O Mhàthair na tròcaire. Agus bho'n a tha thu cho cumhachdach air bialaobh Dhé, saor mi bho gach buaireadh, no co-dhiùbh, gléidh dhomh neart gu làmh-an-uachdar fhaighinn orra gu uair mo bhàis. O mo Mhàthair, air sgàth do ghaoil air Dia, guidhim ort mo chuideachadh daonnan, ach gu tur uair dheireannach mo

bheatha. Na fàg mi gus am faic thu mi sàbhailte air nèamh, gu d' bheannachadh, agus gu 'bhi 'seinn do mhathais 'an sin fad na sìorrachd. Amen. Is e so mo dhòchas. Amen.

### LEADAN SHEACHD DÒRUINNEAN MOIRE.

A THIGHEARNA, dian tròcair òirnn.
A Chrìosta, dian tròcair òirnn.
A Thighearna, dian tròcair òirnn.
A Chrìosta, éisd ruinn.
A Chrìosta, gu gràsor éisd ruinn.
A Dhia Athair nam Flathas, *Dian tròcair òirnn.*
A Dhia Mhic Fhir-shaoraidh an t-saoghail, *Dian*, &c.
A Dhia Spioraid Naoimh, *Dian*, &c.
A Thrianaid Naomh aon Dia, *Dian*, &c.
A Mhàthair Dhòruinneach, *Guidh air ar son.*
Nach d'fhuair àite 's an tigh-òsda,
A dh'fhimir fasgadh a ghabhail 'an stàbull,
A chàirich d'Aonghin Mhic 'am prasaich,
A bha ga d'léireadh ri faicinn timcheall-ghearradh do Mhic,
Dh'an d'innseadh gu'n do chuireadh do Mhac na chuspair a rachadh àicheadh,
Dh'an d'innseadh gu'n sàithteadh claidheamh tromh d'anam fhéin,
A dh'fhimir teicheadh le d' Mhac do'n Eiphit,
À bha ga d' chuaradh mu mhort nan Naoidheachan,
*Guidh air ar son.*
A bha gu dubhach fad thrì latha air tòir do Mhic, a chaidh, na 'dhà bhliadhn'-diag, air chall 's an tèampull,

A bha 'mothachadh an t-sìor-fhuath a bh' aig na h-Iùdhaich air do mhac,
A ghabh, air là na Suipreach-deireannaich, soiridh-bhroìn le d' Mhac a' dol do Ierùsalem a dh'fhulang,
Dh'an d'innseadh gu'n do bhrath Iùdas e, agus gu'n do ghlacadh e,
A bha fianaiseach air a liubhairt mar chiontach do na h-àrd-shagairt,
A chuala gu'n do dhìteadh e le fianaisean-bréige,
A fhuair fios gu'n do bhuaileadh buille dhéisneach 'an aodunn beannaichte do Mhic,
A chuala gu'n d' thug na h-Iùdhaich agus na saighdearan dìol fìor ain-iochdor as do Mhac,
A chuala gu'n d' rinneadh diù thair Barabbas de d' Mhac,
A chunnaic sgiùrsadh do Mhic, agus a chrùnadh le dreathann,
A chuala 'bhi 'toirt na bìnne éucoraich' air do Mhac,
A chaidh 'an còmhdhail do Mhic 's e 'giùlan uallach na croise,
A chuala 'bhi 'tolladh lamhan 'us casan do Mhic le tàirnean déisneach,
A fhuair briathran deireannach do Mhic air a' chrois,
A bha 'd sheasamh làmh ri d' Mhac 'an spàirn a bhàis,
A ghlac 'ad uchd màthaireil corp do Mhic a thugadh a nuas bhàrr na croise,
A thill dhachaidh gu dubhach, brónach 'an déis corp do Mhic a thìodhlaiceadh,

*Guidh air ar son.*

O Bhànruinn nam Martair,
O Sgàthain nan dubh-bhrònach,
O Chobhair nan deòiridh,
O Neart nan lag-chridheach,
O Dhìdinn nam peacach,
As leth pàis agus bàs ro-dhòruinneach do Mhic,
*Saor sinn, O Bhànruinn nam Martair.*
As leth mor-chràidh do chridhe,
As leth ro-mhiad do dhubh-bhròin 's do chianalais,
As leth d' anabharr péine,
As leth d' acain agus do ghuil,
As leth do thruais mhàthaireil,
As leth do chomhnaidh ro-chumhachdaich,
Bho anabharr bròin,
Bho spiorad meata,
Bho'n a' h-uile ceann-aobhair agus cunnart peacaidh,
Bho mheallaireachd an droch-spioraid,
Bho chruas cridhe,
Bho neo-aithreachas,
Bho bhàs obunn agus mì-uidheamaichte
Bho dhìteadh sìorruith,

*Saor sinn, O Bhànruinn nam Martair.*

Sinne na peacaich, *Deònaich éisdeachd ruinn, O Bhànruinn nam Martair,*
Gu'm b'e do thoil ar gléidheadh le d' dhìon 'am fìor chreideamh, dòchas, agus carrantachd,
Gu'm b'e do thoil fìor bhròn-cridhe agus aithreachas air son ar peacannan a ghléidheadh dhuinn bho d' Mhac,
Gu'm b'e do thoil furtachd 'us còmhnadh a thoirt dhaibhsan a ghairmeas ort,

*Deònaich éisdeachd ruinn, &c.*

Gu'm b'e do thoil ar cuideachadh 'an spàirn a' bhàis,
Gu'm b'e do thoil bàs sona a ghléidheadh dhuinn,
A Mhàthair Dhé,

*Deònaich éisdeachd ruinn, &c.*

'Uain Dhé a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Dian fathamas ruinn, O Thighearna.*
'Uain Dhé a tha a' toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Gu gràsor éisd ruinn, O Thighearna.*
'Uain Dhé a tha a' toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Dian tròcair òirnn.*
A Chrìosta, éisd ruinn.
A Chrìosta, gu gràsor éisd ruinn.
A Thighearna, dian tròcair òirnn,
*A Chrìosta, dian tròcair òirnn.*
A Thighearna, dian tròcair òirnn.
*Paidir. Beannachadh Moire.*
V. Anns gach trioblaid 'us diachainn.
R. Cuidich sinn a Mhoire Oigh ro-bheannaichte.

*Dianamaid ùrnaigh.*

O Thighearna Iosa Chrìosta, guidhimid ort, gu'm bi an Oigh Bheannaichte Moire do Mhàthair a chaidh a cridhe a tholladh le claidheamh-bròin 'an àm do phàise, ri eadar-ghuidhe ri d' thròcair air ar son a nise 's aig uair ar bàis. As do leth-sa fhéin, 'Iosa Chrìosta, a Shlànair an t-saoghail, a tha

maille ris an Athair agus ris an Spiorad Naomh beò 'agus a' rian fad shaoghal nan saoghal.

R. Amen.

## CONAIR NAN SEACHD DÒRUINNEAN.

i. 100 bliadhna laghaidh gach uair a ghabhar i 'an staid an aithreachais; 150 bliadhna Diluain, Diciadaoin, agus Dihaoine, 's air Làithean-feille, 'an deaghaidh Riarachaidh, 200 bliadhna 'an deaghaidh Faoisid, a thuilleadh air ioma pàirt-laghadh eile.

ii. Làn-laghadh uair 's a' mhìos dhaibhsan a ghabhas uair 's an latha fad a' mhìos i.

### *Gnìomh aithreachais.*

O mo Thighearna, thusa a mhàin a's fìor-airidh air mo ghaol, seall orm 'am sheasamh air bialaobh do làthaireachd diadhaidh, air mo chlaoidh gu buileach le smaointean air gach éucoir lìonmhoir, thruim, a rinn mi ort. Tha mi le m' uile chridhe 'g iarraidh mathanais ort, 's aithreachas orm air an son, a bhrìgh do ghaoil-sa a mhàin, agus le smaoineachadh air do mhór-mhathas tha mi a' toirt fuath agus gràin dhaibh thair gach olc eile 's a' bheatha so. Mar a b' fhearr leam bàs fhulang mìle uair na mìothlachd a chur ort, tha mi nise 'cur romham gu daingeann mo bheatha a chall a roghainn air mìothlachd a chur ort tuille. M' Iosa céusta, tha mi 'cur romham gu daingeann m' anam a ghlanadh cho luath 's is urrainn domh le d' fhuil phrìseil ann an sàcramaid na Faoisid. Agus thusa, 'Òigh ro-chaomh, a Mhàthair na tròcaire agus a Dhìdinn nam peacach, gléidh

dhomh mathanas le feart do dhòruinnean cràiteach; agus, bho'n a tha mi 'g ùrnaigh air réir beachd a cho liutha Pàpa naoimh, a chosnadh nan laghadh-eaglais a tha'n cois na conaire naoimhe so, tha dòchas agam le sin gu'm faigh mi fuasgladh bho gach péin a tha mo pheacannan a' toilltinn.

1. Leis an earbsa so 'am chridhe, smaoinichim air a' *Chiad* Dhòruinn, an uair a thairg Moire, Oigh-Mhàthair mo Dhé, Iosa a h-aon Mhac 's an Tèampull, ga 'chàradh air gàirdeinean sheann Shimeoin naoimh, 's a chuala i bhuaithe an fhàisneachd so, "Bidh so na 'chlaidheamh dòruinn a thollas romh d' chridhe fhéin," le sin ag innse romh làimh mu phàis agus mu bhàs a mic Iosa.

*Aon* Phaidir, *seachd* Beannachaidh Moire.

2. B'e *Darna* Dòruinn na h-Oighe Beannaichte gu'm b'fhéudar dhi teicheadh do'n Eiphit a thaobh géur-leanmhuinn Héroid ain-iochdoir, a bha gu mollaichte a' sireadh gu a Mac ro-ghaolach a chur gu bàs.

*Aon* Phaidir, *seachd* Beannachaidh Moire.

3. B'e *Treas* Dòruinn na h-Oighe Beannaichte, 'an deaghaidh dhi dol suas do Ierùsalem aig Féill na càsga, maille ri Ioseph a céile agus ri Iosa a Mac gaolach, gu'n deachaidh esan air chall oirre, air a tilleadh gu a fàrdaich bhochd, 's gu'n d'thug i trì latha a' caoidh a chionn a h-aon mhac gaolach a chall.

*Aon* Phaidir, *seachd* Beannachaidh Moire.

4. B'e *Ceathramh* Dòruinn na h-Oighe Beannaichte tachairt air a Mac gaoil 's e 'giùlan air a ghuailnean

maoth a chroise truime, air an robh e gu bhi air a chéusadh gus ar sàbhaladh.

*Aon* Phaidir, *seachd* Beannachaidh Moire.

5. B'e *Cóigeamh* Dòruinn na h-Oighe Beannaichte a bhi 'faicinn a Mic Iosa air a thogail suas air crann na croise, 'fhuil a' sruthadh romh gach mìr de choluinn naoimh, agus i ga 'fhaicinn a' toirt suas an deò 'an deaghaidh dha 'bhi ann an spàirn-chruaidh fad thrì uairean a dh'ùine.

*Aon* Phaidir, *seachd* Beannachaidh Moire.

6. B'e *Siathamh* Dòruinn na h-Oighe Beannaichte a 'bhi 'faicinn an t-sleagh a' tolladh taobh naomh Iosa, a Mac gaolach, agus an sin a chorp naomh a ghabhail na 'h-uchd a bu ro-ghloine.

*Aon* Phaidir, *seachd* Beannachaidh Moire.

7. B'e *Seachdamh* Dòruinn na h-Oighe Beannaichte, ar Bànruinn agus ar n-Eadarghuidhear-ne, a seirbhisich, peacaich thruagh, ri faicinn di corp naomh a Mic ga 'thìodhlaiceadh 's an uaigh.

*Aon* Phaidir, *seachd* Beannachaidh Moire.

*An sin abair* Beannachadh Moire *trì uairean ann an onoir nan diar a shil Moire, a' ruigsinn le sin air fìor bhròn-cridhe air son pheacannan agus air na Laghaidh-eaglais naomh a tha'n cois a' chràbhaidh naoimh so.*

V. Guidh air ar son, 'Oigh ro-dhòruinneach.

R. Los gu'n toill sinn gealladh Chrìosta.

*Dianamaid ùrnaigh.*

Tha sinn ag achanaich ort, O Thighearna, gu'n dian an Oigh Bheannaichte Moire do Mhàthair, a

tholl claidheamh dòruinn a h-anam ro-naomh ri linn do Phàise, eadarghuidhe air ar son a nise 's aig uair ar bàis. As do leth-sa, 'Iosa Chrìosta, a Shlànair an t-saoghail, a tha beò 's a' rian maille ris an Athair agus ris an Spiorad Naomh, fad shaoghal nan saoghal. Amen.

### LAOIDH. STABAT MATER.

SHEAS a' mhàthair 'am bròn bàite,
Aig 'chrann-chéusaidh déurach, cràiteach,
'M bun a Mic 's e 'n spàirn ro-ghoirt.
'Cridhe caomh bha brùite, dubhach,
Briste 'g osnaich 'us a' tuireadh,
Rinn an claidheamh-guin a lot.

'Chòin! bu chràiteach 's gu'm bu chianail
Moire Màthair bheannaicht' Chrìosta,
'S e ga 'phianadh air a' chrois.
Gu'm bu dubhach, air a léireadh,
A bha Moir' air dhi 'bhi léirsinn,
Dìol ro-dhéisneach 'h-aona Mhic.

Cò an neach a bhiodh 's an làthair,
'Chitheadh Màthair Dhé 's an spàirn sin,
Nach biodh cràiteach 'sileadh dhiar?
Cò a b'urrainn gun 'bhi brònach,
'Smaoinicheadh air cor na h-Oighe
'Ghabh co-phàirt 'an dòruinn Chrìost'?

Air son peacannan a shluaigh fhéin,
Moire 'faicinn Ios' ga 'chuaradh,
'N déis a sgiùrsadh cruaidh gun iochd.

Moire 'faicinn a Mic ghràdhaich,
Air a dhìobairt le 'chaomh-chàirdean,
'Dol gu bàs air fiodh na crois'.

'Mhàthair uile-ghaolach, tiùraich,
Miad do dhòruinn, orms', a dhrùghadh,
Los 'bhi 'bròn 's a' tùrsa leat.
Deònaich m' anam le gaol Chrìosta,
'Bhi na 'lasair dhéin gun dìocladh,
'Chor 's gu'n toill mi 'mhiagh 's a thlachd.

'Mhathair naomh, biodh lotan créuchdach
Do Mhic Iosa 'chaidh a chéusadh,
Domhainn gèarrt' air clàr mo chrì'.
Deònaich dhòmhsa, 'Mhoire Mhàthair,
Mo cho-roinn de Phàis mo Shlànair,
'Dh'fhuilig air mo sgàth gach nì.

Thugas dhomh gu'm bi mi tuille,
Ag co-bhròn leats' mar a's cubhaidh,
'Thaobh na dh'fhuilig do Mhac rùin.
A bhi 'd chuideachd 'taobh 'chroinn-chéusaidh,
'Us co-chòir de d' dhòruinn fhéutainn,
Chuir mi, 'Mhàthair Dhé, 'am ùigh.

'Oigh ro-urramach nan òighean,
Na cuir suarach mi, ach deònaich
Dhomh co-chòir de d' dhòruinn chràidh.
Deònaich gur h-e bàs m' fhir-shaoraidh,
'Us a Phàis 's a chréuchdan craobhach,
'S culaidh-smaoinich dhomh gach tràth.

Gu'n dian gaol nan lot mo réubadh,
'S gaol na Fala, gaol 'chroinn-chéusaïdh,
M' anam 'thoirt fo ghéill 's fo dhaors'.
'N uair a théid mi 'n làthair Chrìosta,
'Thoirt dha cùnntais air mo ghnìomhran,
Cùm bho'n teine shìor mi saor.

'Shlànair naoimh, an uair a's bàs domh,
Builich orm, air ghaol do Mhàthar,
Ann am Pàras crùn na buaidh'.
'N uair a bhios mo chorp gun anail,
Deònaich sòlas sìor do m' anam
Ann an glòir nam flaitheas shuas. Amen.

TRÌ URNAIGHEAN MAILLE RI BEANNACHAIDH MHOIRE.

i. 100 latha laghaidh gach uair a ghabhar iad.
ii. Làn-laghadh uair 's a' mhìos.

i. 'Oigh ro-naomh, tha mi le m' uile chridhe a' toirt urraim dhut thair gach aingeal 'us naomh 'am flathanas, mar nighean an Athar shìorruith, agus tha mi 'coisrigeadh dhut m' anma le 'uile chumhachdan.

*Fàilte dhut, &c.*

ii. 'Oigh ro-naomh, tha mi le m' uile chridhe a' toirt urraim dhut thair gach aingeal 'us naomh 'am flathanas, mar Mhàthair an Aonghin-Mhic, agus tha mi 'coisrigeadh dhut mo choluinne le 'h-uile chéudan.

*Fàilte dhut, &c.*

iii. 'Oigh ro-naomh, tha mi le m' uile chridhe a' toirt urraim dhut thair gach aingeal 'us naomh 'am flathanas, mar Chéile an Spioraid Naoimh, agus tha

mi 'coisrigeadh dhut mo chridhe agus 'uile fheartan, 's ag guidhe gu'n gléidheadh tu dhomh bho'n Trianaid shìor-bheannaichte gach nì a tha riatanach gu m' shàbhaladh.

*Fàilte dhut, &c.*

## AN GINEADH GUNSMAL.

### CONAIR A' GHINIDH GUNSMAL.

i. 300 latha gach uair a ghabhar i.
ii. Làn-laghadh uair 's a' mhìos.

Tha 'm paidirein so na thrì earrannan, agus grìogag mhór 'us ceithir bheaga anns gach earrainn.

Air a' ghrìogaig mhóir abair, "Beannaichte gu'n robh Gineadh Naomh Gunsmal na h-Oighe fìor-bheannaichte Moire," agus Paidir. Air gach grìogaig bhig abair 'Beannachadh Moire,' agus dùin le 'Glòir do'n Athair'; agus amhuil sin an dà earrainn eile.

### ACHANAICH.

100 latha laghaidh gach uair a ghabhar i.

Beannaichte gu'n robh Gineadh Naomh agus Gunsmal na h-Oighe sìor-bheannaichte Moire.

## CRÀBHADH DO NA H-AINGLEAN.

### LEADAN NAN AINGEAL NAOMH.

A THIGHEARNA, dian tròcair òirnn.
A Chrìosta, dian tròcair òirnn.
A Thighearna, dian tròcair òirnn.

A Chrìosta, éisd ruinn.
A Chrìosta, gu gràsor éisd ruinn.
A Dhia Athair nam flathas, *dian tròcair òirnn*
A Dhia Mhic Fhir-shaoraidh an t-saoghail, *dian tròcair òirnn.*
A Dhia Spioraid Naoimh, *dian tròcair òirnn.*
A Thrianaid Naomh, aon Dia, *dian tròcair òirnn.*
A Naomh Mhoire, *Guidh air ar son.*
A Mhàthair Naomh Dhé,
'Oigh naomh nan Òighean,
A Naomh Mìcheil, a bha riabh 'ad fhear-dìon do shluagh Dhé,
A Naomh Mìcheil, a thilg Lucifer 's a ghaisreadh easumhal a mach á nèamh,
A Naomh Mìcheil, a thilg sìos do ghrùnnd ifrinn fear-casaid ar bràithrean,
A Naomh Gabriel, a mhìnich an sealladh nèamhaidh do Dhaniel,
A Naomh Gabriel, a dh'innis romh làimh do Shacharias breith agus driachd Eòin Bhaiste,
A Naomh Gabriel, a thug fios air daondachd Mhic Dhé,
A Naomh Raphael, a thug sàbhailte Tobias bho'n tigh 'us dhachaidh,
A Naomh Raphael, a shaor bho'n deomhan Sàra,
A Naomh Raphael, a thug a fhradharc do sheann Tobias,

*Guidh air ar son.*

'Ainglean Naomh uile, a tha na 'r seasamh air cathair àrd, thogte suas Dhé, *Guidhibh air ar son.*
A tha 'sìor-shéinn do Dhia, Is Naomh, Naomh, Naomh, *Guidhibh, &c.*

A tha, le sgapadh an dorchadais, a' soilleireachadh ar n-inntinn,
A tha 'toirt fios do dhaoine air gnothaichean diadhaidh,
A fhuair cùram dhaoine bho Dhia,
A tha daonnan a' faicinn gnùis ar n-Athar a tha air nèamh,
Air am bi aoibhneas air son aon pheacach a ni peanas,
A bhuail le doille na Sòdomaich,
A thug a mach Lot á miadhoin nam peacach,
A dhìrich 's a theirinn air fàradh Iàcoib,
A liubhair do Mhaois lagh Dhé air béinn Shìnai,
A thug sgial an aoibhneis do dhaoine aig breth Chrìosta,
A fhreasdail do Chrìosta 's an fhàsach,
A ghiùlain Làsarus do dh'uchd Abrahaim,
A bha na 'r suidhe an éideadh-geal aig uaigh Chrìosta,
A chunnacas leis na deisciobuil an uair a chaidh Crìosta suas air nèamh.
A bhios romh Chrìosta le suaicheantas na croise an uair a thig e gu breitheanas,
A chruinnicheas na daoine-taghte aig deireadh an t-saoghail,
A thearbaidheas na droch-dhaoine á miadhon nan deagh-dhaoine,
A tha 'tairgsinn ùrnaighean luchd-ùrnaigh do Dhia,
A chuidicheas aig uair ar bàis sinn,

*Guidhibh air ar son.*

A tha 'treòireachadh do nèamh anmannan nan naomh a th'air an glanadh bho gach smal,
A tha ri comharraidhnean 's ri mìorailtean le cumhachd Dhé,
A th'air ur cur a fhrithealadh dhaibhsan a ghlacas oighreachd an t-sàbhalaidh,
A leighiseadh Bàbilon, agus bho nach b'àill leis a bhi air a leigheas, a dh'fhàg 's a thréig e,
A th'air ur suidheachadh os cionn rìgheachdan agus dhùthchannan,
A sgap gu tric armailt naimhdean,
A shaor gu tric seirbhisich Dhé bho phrìosain 's bho chunnartan eile na beatha so,
A dh'fhurtaich gu tric air na martairean naomh na'n dòruinn,
Dh'an àbhaist easbuigean agus prionnsaichean na h-Eaglaise, agus gach aon a tha fo'n curam, altrum le cùram sònraichte,
Gach òrdugh naomh de na Spioraid bheannaichte,

*Guidhibh air ar son.*

Bho gach cunnart, as leth d' ainglean naomh, *Saor sinn, a Thighearna.*
Bho mheaalltaireachd an droch-spioraid, *Saor, &c.*,
Bho gach eiriceachd agus bristeadh-a-mach, *Saor, &c.*,
Bho phlàigh, bho ghorta, 's bho chogadh, *Saor, &c.*,
Bho bhàs obunn agus mì-uidheamaichte, *Saor, &c.*,
Bho bhàs sìorruidh, *Saor, &c.*,
Sinne na peacaich, *Deònaich éisdeachd ruinn.*
As leth d' ainglean naomh,
Gu'n tugadh tu fathamas duinn,
Gu'n tugadh tu mathanas duinn,

*Deònaich éisdeachd ruinn.*

Gu'm b'e do thoil d' Eaglais naomh a stiùireadh 's a dhìon,
Gu'm b'e do thoil Ceannard na h-Eaglaise 's a' chléir uile 'theasraiginn,
Gu'm b'e do thoil sìth agus aonachd a chur eadar rìghrean agus prionnsaichean Crìostail,
Gu'm b'e do thoil fàs agus cinneachadh a thoirt do phòr an talmhainn,
Gu'm b'e do thoil fois shìorruidh a thoirt do dh-anmannan nam marbh-chreideach uile,

*Deònaich, &c.*

'Uain Dhé, a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Dian fathamas ruinn, O Thighearna.*
'Uain Dhé, a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Gu gràsor éisd ruinn.*
'Uain Dhé, a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Dian tròcair òirnn.*
A Thighearna, dian tròcair òirnn.
A Chriosta, dian tròcair òirnn.
A Thighearna, dian tròcair òirnn.
Ar n-Athair, &c. *(os n-ìosal).*
V. Beannaichibh an Tighearna, 'uile ainglean fhéin.
R. Sibhse a tha tréun 'an neart, a tha 'coimhlionadh 'fhàintean, ag éisdeachd ri guth a bhriathran.
V. Beannaichibh an Tighearna, 'uile chumhachdan fhéin.
R. A luchd-frithealaidh fhéin, a tha 'dianamh a thoile.
V. Thug e òrdugh dh'a ainglean mu d' dhéighinn.

R. Iad gu d' ghléidheadh 'ad uile rathaidean.
V. Cuairtichidh aingeal an Tighearna iadsan aig am beil eagal roimhe.
R. Agus saoraidh e iad.
V. 'An làthair nan aingeal seinnidh mi dhut, mo Dhia.
R. Bheir mi aoradh dhut 'ad thèampull naomh, agus aidichidh mi d' ainm, a Thighearna.
V. A Thighearna, éisd ri m' ùrnaigh.
R. Agus gu d' ionnsaidh thigeadh mo ghuth.

*Dianamaid ùrnaigh.*

O DHIA, a tha air sheòl mìorailteach, a' riarach seirbhis ainglean agus dhaoine; gu tròcaireach deònaich gu'm bi ar beatha air a teasraiginn air talamh leothasan a tha daonnan ri seirbhis dhut air nèamh. Tromh Iosa Crìosta ar Tighearna. Amen.

---

## LEADAN AN AINGIL-CHOIMHIDICH.

A THIGHEARNA, dian tròcair òirnn.
A Chrìosta, dian tròcair òirnn.
A Thighearna, dian tròcair òirnn.
A Chrìosta, éisd ruinn.
A Chrìosta, gu gràsor éisd ruinn.
A Dhia Athair nam Flathas, *Dian tròcair òirnn.*
A Dhia Mhic Fhir-shaoraidh an t-saoghail, *Dian, &c.*
A Dhia Spioraid Naoimh, *Dian, &c.*

A Thrianaid Naomh, aon Dia, *Dian, &c.*
A Naomh Mhoire, Bànruinn nan Aingeal, *guidh air ar son.*
'Aingil Naoimh, mo Choimhidiche,
'Aingil Naoimh, mo Phrionnsa,
'Aingil Naoimh, m' fhear-sanuis,
'Aingil Naoimh, mo chomhairliche,
'Aingil Naoimh, m' fhear-dìon,
'Aingil Naoimh, mo rianadair,
'Aingil Naoimh, mo charaide,
'Aingil Naoimh, m' fhear-gnothuich,
'Aingil Naoimh, m' eadar-ghuidhear,
'Aingil Naoimh, mo chùl-taice,
'Aingil Naoimh, mo cheann-iùil,
'Aingil Naoimh, mo riaghladair,
'Aingil Naoimh, m' fhear-teasraiginn,
'Aingil Naoimh, mo chomhfhurtair,
'Aingil Naoimh, mo bhràthair,
'Aingil Naoimh, m' fhear-teagaisg,
*Guidh air ar son.*
'Aingil Naoimh, mo bhuachaille,
'Aingil Naoimh, m' fhianais,
'Aingil Naoimh, mo chuidiche,
'Aingil Naoimh, mo threòiriche,
'Aingil Naoimh, mo ghléidhtiche,
'Aingil Naoimh, m' oid'-ionnsaich,
'Aingil Naoimh, m' fhear-soilleireachaidh,
*Guidh air ar son.*
'Uain Dhé a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Dian fathamas ruinn, O Thighearna.*
'Uain Dhé a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail,

*Gu gràsor éisd ruinn, O Thighearna,*
'Uain Dhé a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Dian tròcair òirnn.*
A Chrìosta, éisd ruinn,
*A Chrìosta, gu gràsor éisd ruinn.*
V. Guidh air ar son, 'Aingil-choimhidich naoimh.
R. Los gu'n toill sinn gealladh Chrìosta.

*Dianamaid ùrnaigh.*

O DHIA shìorruidh uile-chumhachdaich, ann an comhairle do mhathais gun àirimh, a dh'òrdaich do na creidich uile, bho chóm am màthar, Aingeal-coimhideach sònraichte air an coluinn 's air an anam; deònaich dhómhsa a leithid de ghaol 's de dh-urram a thoirt dhàsan a dh'òrdaich thu cho tròcaireach dhomh, los, le 'bhi air mo dhìon le mathas do ghràsan-sa 's le 'chòmhnadh-san, gu'n toill mi, maille ris-san, agus ri uile armailt nan Aingeal, a bhi 'faicinn glòir do ghnùise 'an rìgheachd nèamh. A tha beò agus a' rian fad shaoghal nan saoghal. Amen.

URNAIGH RI N. MICHEIL AN T-ARDAINGEAL.

O PHRIONNSA armailt nèamh, a Naomh Mìcheil, a thilg sìos an t-aingeal uaibhreach agus a ghasraidh uile do ghrùnnd ifrinn! O dhìon 's a thiarmainn na h-Eaglaise! O Dhìdinn nan anmannan a tha 'fàgail an t-saoghail so! cuidich m'anam-sa 'an spàirn a' bhàis, 's mi 's an uair gu dùrachdach ga 'earbsa riut. Dìon e bho uile ionnsaidhnean an

nàmhaid; gabh a chùram ort a' fàgail an t-saoghail so, agus a dhìon 'an aghaidh uile cheilg nan deomhan, agus leig a stigh e do ghlòir fhlathanais far am bi e, maille ris na h-ainglean uile, a' moladh Dhé le cliù sìorruidh. Amen.

### URNAIGH RI NAOMH GABRIEL.

O THREISE Dhé, a Naomh Gabriel, a chuir 'an céill do'n Oigh Moire Daondachd Aon-ghin Mhic Dhé, agus a dh'fhurtaich air Crìosta 's a neartaich e na 'dhò-bhròn 's na 'spàirn 's a' ghàradh; tha mi 'toirt cliù dhut, tha mi 'toirt urraim dhut, O Spioraid thaghte, agus tha mi gu h-ùmhlaidh ag guidhe ort thu 'bhi 'd eadarghuidhear dhomh air bialaobh Iosa Chrìosta, mo Shlànair, agus a Mhàthar beannaichte Moire Oigh, agus gu'n deònaich thu furtachd orm daonnan anns gach téinn, agus mo neartachadh, los buaireadh sa bith g'an tig a chaoidh orm nach cuir mi mìothlachd air Dia m' àrd-mhath. Amen.

### URNAIGH RI NAOMH RAPHAEL.

O LÉIGH nèamhaidh, agus a choimhidiche ro-dhìleas, a Naomh Raphael, a thug a fhradharc do sheann-Tobias, agus a threòirich Tobias-òg air 'uile shlighean an turuis a ghabh e, agus a ghléidh sàbhailte e: bi 'd Léigh cuirp agus anma dhòmhsa: fuadaich dorchadas m'aineolais, agus cuidich mi daonnan air cuairt chunnartaich na beatha so, gus an toir thu mi do m'thìr nèamhaidh fhéin, far am bi mi beannaichte maille riutsa a' meórachadh gu sìorruidh air aghaidh Dhé. Amen.

# LEADAN NAN NAOMH.

A THIGHEARNA, dian tròcair òirnn.
A Chrìosta, dian tròcair òirnn.
A Thighearna, dian tròcair òirnn.
A Chrìosta, éisd ruinn.
A Chrìosta, gu gràsor éisd ruinn.
A Dhia, Athair nam flathas, *Dian tròcair òirnn.*
A Dhia Mhic, Fhir-shaoraidh an t-saoghail, *Dian tròcair òirnn.*
A Dhia Spioraid Naoimh, *Dian tròcair òirnn.*
A Thrìonaid Naomh, aon Dhia, *Dian tròcair òirnn.*
A Naomh Mhoire, *Guidh air ar son.*
A Mhàthair naomh Dhé,
Oigh naomh nan òighean,
A Naomh Mìcheil,
N. Gabriel,
N. Raphael,
*Guidh air ar son.*
'Ainglean 's 'Ardainglean naomha uile, *Guidhibh air ar son.*
Gach Ordugh de na Spioraid bheannaichte, *Guidhibh air ar son.*
N. Eòin-Bhaiste, *Guidh air ar son.*
N. Ioseph, *Guidh, &c.*
'Aithrichean 'us 'Fhàidhean naomh' uile, *Guidhibh air ar son.*
N. Peadar,
N. Pòl,
N. Aindris,
*Guidh air ar son.*

N. Séumas,
N. Eòin,
N. Tómas,
N. Séumas,
N. Philip,
N. Bartholomé,
N. Mata,
N. Sìmon,
N. Thadé,
N. Mathìas,
N. Barnabas,
N. Luc,
N. Marc,

*Guidh air ar son.*

'Ostala 's a Shoisgeulaiche naomh' uile, *Guidhibh, &c.*
'Uile Dheisciobuile naomh' an Tighearna, *Guidhibh, &c.*
A Naoidheana naomh' uile, *Guidhibh, &c.*
N. Stephan, *Guidh, &c.*
N. Labhruinn, *Guidh, &c.*
N. Vincent, *Guidh, &c.*
NN. Fàbian agus Sebastian, *Guidhibh, &c.*
NN. Eòin 'us Pòl, *Guidhibh, &c.*
NN. Cosmas 'us Damian, *Guidhibh, &c.*
NN. Gerbhàsi 'us Protàsi, *Guidhibh, &c.*
A Mhartairean naomh' uile, *Guidhibh, &c.*
N. Silbhester,
N. Gregori,
N. Ambros,
N. Uistein,
N. Ierom,
N. Màirtinn,
N. Neacal,

*Guidh air ar son.*

'Easpuigean 'us 'Aidmheiliche naomh' uile, *Guidhibh, &c.*
'Ollaichean naomh' uile, *Guidhibh, &c.*
N. Antoni,
N. Benedic,
N. Bernaird,
N. Dominic,
N. Franse,
*Guidh air ar son.*
A Shagairtean 's a Lebhitich naomh' uile, *Guidhibh, &c.*
A Mhanaiche 's 'Aonaranaiche naomh' uile, *Guidhibh, &c.*
N. Moire Magdalen,
N. Agatha,
N. Liùsaidh,
N. Agnes,
N. Cesali,
N. Catrìona,
N. Anastasia,
*Guidh air ar son.*
'Oighean 's a Bhantraichean naomh' uile, *Guidhibh air ar son.*
A Naomha 's a Bhan-naomha Dhé uile,
*Dianaibh eadarghuidhe air ar son.*
Bi tròcaireach,
*Dian fathamas ruinn, O Thighearna.*
Bi tròcaireach,
*Eisd ruinn, O Thighearna.*
Bho na h-uile olc, *Saor sinn, O Thighearna,*
Bho na h-uile peacadh,
Bho d'fheirg,
Bho bhàs obann agus neo-uidheamaichte,
*Saor, &c.*

Bho mhealltaireachd an droch-spioraid,
Bho fheirg, bho fhuath, 's bho gach droch-rùn,
Bho spiorad na drùise,
Bho dhealanach 's bho stoirm,
Bho sgiùrsadh le crith-thalmhainn,
Bho phlàigh, bho ghort, 's bho chogadh,
Bho bhàs sìorruidh,
As leth dìomhaireachd do Dhaondachd naoimhe,
As leth do Thighinn,
As leth do Bhreith,
As leth do Bhaistidh 's do Thraisge naoimhe,
As leth do Chroise 's do Phàise,
As leth do Bhàis agus do Thìodhlacaidh,
As leth d'Aiseirigh naoimhe,
As leth do Dheasghabhail miorailtich,
As leth tighinn an Spioraid Naoimh an Comhfhurtair,
Air latha a' bhreitheanais,

*Saor sinn, O Thighearna.*

Sinne na peacaich,
*Deònaich éisdeachd ruinn,*
Gu'n tugadh tu fathamas duinn,
Gu'n tugadh tu mathanas duinn,
Gu'm b'e do thoil ar toirt gu fìor aithreachas,
Gu'm b'e do thoil d'Eaglais naomh a stiùradh 's a dhìon,
Gu'm b'e do thoil Ceannard na h-Eaglaise 's a' chuid eile de'n Chléir a chumail ri'n dleasnas,
Gu'm b'e do thoil naimhdean na h-Eaglais' a smachdachadh,
Gu'm b'e do thoil sìth agus fìor chòrdadh a chur eadar rìghrean 'us prionnsaichean Crìostail,
Gu'm b'e do thoil sìth agus aontachd a chur 'am measg a h-uile pobuill Chrìostail,

*Deònaich éisdeachd ruinn.*

Gu'm b'e do thoil sinne fhéin a neartachadh 's a stéidheachadh ann ad sheirbhis naoimh fhéin,
Gu'm b'e do thoil ar cridheachan a thogail gu smaointean diadhaidh,
Gu'n dìoladh tu beannachdan sìorruidh air ar luchd-mathais gu léir,
Gu'n tiarnadh tu ar n-anmannan fhéin, anmannan ar bràithrean, ar dàimhich, 's ar luchd-mathais, bho dhìteadh sìorruidh,
Gu'm b'e do thoil fàs agus cinneachadh a thoirt do phòr an talmhainn,
Gu'm b'e do thoil fois shìorruidh a thoirt do dh-anmannan nam marbh-chreideach uile.

*Deònaich éisdeachd ruinn.*

Gu'm b'e do thoil cluas a thoirt do'r n-achanaich,
A Mhic Dhé,
*Deònaich éisdeachd ruinn.*
'Uain Dhé, a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Dian fathamas ruinn, O Thighearna.*
'Uain Dhé, a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Gu gràsor éisd ruinn, O Thighearna.*
'Uain Dhé, a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Dian tròcair òirnn.*
A Chrìosta, éisd ruinn.
A Chrìosta, gu gràsor éisd ruinn.
A Thighearna, dian tròcair òirnn.
A Chrìosta, dian tròcair òirnn.
A Thighearna, dian tròcair òirnn.
Ar n-Athair a tha air nèamh, &c. *(le guth ìosal).*
V. 'S na leig ann am buaireadh sinn.
R. Ach saor sinn bho 'n olc. Amen.

## LXIX. SALM.

*Deus in adjutorium.*

A Dhia, thig gu m' chòmhnadh : a Thighearna, greas gu m' chuideachadh.

Iadsan biodh air an nàrachadh 's air am maslachadh : a tha 'sireadh cur as do m' anam.

Air an tilleadh air an ais, gu nàrach ; gu'n robh iadsan a tha 'g iarraidh uilc dhomh.

Air an grad-thionndadh air an ais gu nàrach, gu'n robh iadsan a their rium : Ro-mhath, ro-mhath.

Làn-shòlas 'us aighir annadsa gu'n robh acasan uile 'tha 'n geall ort : 's gu'm b'e sìor-ghuth luchd-déigh air d' Fhear-saoraidh : Gu'm bu ghlòrmhor a bhios an Tighearna.

Ach is duine éiginneach bochd mise : a Dhia, dian mo chòmhnadh.

Mo chùl-taice 's m' fhear-fuasglaidh gur tusa fhéin : a Thighearna, na dian moille.

Glòir do'n Athair, agus do'n Mhac, agus do'n Spiorad Naomh. Mar a bhà, 's mar a thà, 's mar a bhitheas, fad shaoghal nan saoghal. Amen.

V. Sàbhail do sheirbhisich.

R. A tha 'cur an dòchais annad, O mo Dhia.

V. Na d'dhaingneach làidir bi dhuinn, a Thighearna.

R. Bho aodann an nàmhaid.

V. Na dianadh an nàmhaid béud òirnn.

R. 'Us mac an uilc na dianadh ar dolaidh.

V. A Thighearna, na buin ruinn a réir ar peacannan.

R. 'S na biodh do dhiùghaltas mar ar toillteanas.

V. Guidheamaid air son ar n-Ard-easbuig, N.

R. Gu'n gleidheadh an Tighearna e, gu'n neartaicheadh e e, gu'n tugadh e deagh-shoirbheas dha air talamh, agus na leigeadh e gu mì-run a naimhdean e.

V. Guidheamaid air son ar luchd-mathais.

R. Deònaich, a Thighearna, as leth d'ainme fhéin, a' bheatha shìorruidh a thoirt do'r luchd-mathais gu léir.

V. Guidheamaid air son anmannan nam marbh-chreideach.

R. Fois shìorruidh thoir dhaibh, a Thighearna; agus solus nach dìbir dèarrsadh orra.

V. Gu'n robh am fois ann an sìth.

R. Amen.

V. Air son nam bràithrean nach 'eil 's an làthair.

R. Sàbhail mo Dhia do sheirbhisich a tha 'cur an dòchais annad.

V. Thoir cobhair dhaibh, O Thighearna, á d'ionad-naomh.

R. Agus á Sion dìon iad.

V. A Thighearna, éisd ri m' ùrnaigh.

R. 'S a d' ionnsaidh thigeadh mo ghuth.

V. Gu'n robh an Tighearna maille ribh.

R. Agus ri d' spiorad-sa.

*Dianamaid ùrnaigh.*

A Thighearna d'an àbhaist a bhi tròcaireach agus fathamasach, éisd ri'r n-achanaich; air sheòl 's gu'm bi sinne, agus do sheirbhisich uile a tha 'n sàs 'an

lìon a' pheacaidh, air ar fuasgladh le mòr-chaoimhneas do thròcaire.

Eisd, a Thighearna, tha sinn ag guidhe ort, ri ùrnaigh do luchd-achanaich, agus thoir mathanas dhaibhsan a tha 'g aideach am peacannan ; los gu'm faigh sinn bho d'chaoimhneas maraon fuasgladh agus sìth.

Gu gràsor fiach dhuinn, a Thighearna, do mhòr thròcair, le'r fuasgladh bho'r n-uile chiontan, 's le'r saoradh bho na piantan a tha sinn a' toilltinn air an son.

A Dhia, a tha 'faighinn tàire bho'n pheacadh, agus dìolaidh bho'n aithreachas, éisd gu bàigheil ri achanaich do phobuill ; agus tionndaidh bhuainn ascaoin do chorruich, a tha ar peacannan a' toilltinn.

A Dhia shìorruidh, uile-chumhachdaich, dian tròcair air do sheirbheiseach N. ar n-Ard-easbuig, agus stiùir e, a réir do mhòr-chaoimhneis, air rathad na beatha sìorruidh ; air chor 's gu'n iarr e le d' ghràsan gu beartan matha, 's gu'n cuir e 'an gnìomh iad le 'uile neart.

A Dhia, bho'n tig deagh-thogradh, comhairle cheart, agus gnìomh dleasnach, thoir do d' sheirbhisich an t-sìth sin nach urrainn do'n t-saoghal a thoirt seachad ; air chor 's gu'n géill ar cridheachan do d' fhàintean, 's gu'm bi na tìmeannan, le saorsainn bho eagal naimhdean, sìochainteach fo rian do fhreasdail.

Las, a Thighearna, teine do Spioraid Naoimh na'r leasraidh agus na'r cridhe : los gu'n seirbhisich sinn thu le coluinn gheimnidh, agus gu'n toilich sinn thu le cridhe glan.

A Dhia, a Chruthadair, 's 'Fhir-shaoraidh nan creideach uile, math am peacannan do dh-anmannan do sheirbhiseach 's do bhan-sheirbhiseach a chaochail beatha; air chor 's gu'm faigh iad, le achanaich dhiadhaidh, an làn-laghadh sin ris an robh dùil aca.

Deònaich, a Thighearna, deagh-bheartan a chur na'r cridheachan, agus co-oibreachadh leinn ga'n cur 'an gnìomh; air chor's gur h-ann bhuatsa a thig tùs ar n-ùrnaigh 's ar gnìomhannan gu léir, agus gur h-ann annadsa a théid an crìochnachadh.

A Dhia shìorruidh, uile-chumhachdaich, aig am beil uachdaranachd air a' bheò agus air a' mharbh, agus a tha 'fiachainn tròcaire do gach aon a tha thu 'faicinn romh làimh a bhuineas dhut-fhéin le creideamh 's le deagh-dhianadas: 's e ar n-achanaich iriosal riut, gu'n tugadh tu do'n fheadhainn a bha sinn 'am beachd a chòmhnadh le'r n-ùrnaigh, co-dhiù a tha iad fhathasd 'am prìosan na coluinne, no a shiubhail an anam thun na sìorrachd, làn-mhathanas na'n uile pheacannan, as leth eadarghuidhe do naomh uile agus bàigh do thròcaire fhéin. Tromh Iosa Criosta ar Tighearna, Dia, a tha beò 's a' rian maille riutsa ann an aonachd an Spiorad-Naoimh, fad shaoghal nan saoghal.

R. Amen.

V. A Thighearna, éisd ri m' ùrnaigh.

R. Agus a d' ionnsaidh thigeadh mo ghuth.

V. Thusa, a Thighearn, a's mutha cumhachd agus tròcair, éisd ruinn.

R. Amen.

V. Agus tromh iochd Dhé gu'n robh fois aig anmannan nam marbh-chreideach. R. Amen.

# CRABHADH DO N. IOSEPH.

## LEADAN NAOMH IOSEPH.

A THIGHEARNA, dian tròcair òirnn.
A Chrìosta, dian tròcair òirnn.
A Thighearna, dian tròcair òirnn.
A Chrìosta, éisd ruinn.
A Chrìosta, gu gràsor éisd ruinn.
A Dhia, Athair nam flathas, dian tròcair òirnn.
A Dhia Mhic, 'Fhir-saoraidh an t-saoghail, dian tròcair òirnn.
A Dhia Spioraid Naoimh, dian tròcair òirnn.
A Thrianaid naomh aon Dia, dian tròcair òirnn.
A Naomh Mhoire, a chéile Ioseiph, *guidh air ar son.*
A Naomh Ioseiph, a chéile Moire òigh,
'Oide-altruim Iosa,
A dhuine a réir cridhe Dhé,
A sheirbhisich dhìlis agus ghlic,
'Fhir-dìon maighdeannas Moire,
A chompanaich agus 'fhurtaiche Moire,
A bha fìor-ghlan 'am maighdeannas,
A bha ro-choimhlionta 'n irisleachd,
A bha làn teas carrantachd,
A bha ro-àrd 'am meórachadh,
A dhearbhadh le teisteanas an Spioraid Naoimh thu 'bhi 'd dhuine ionraic,
A fhuair soilleireachadh thair gach duine 'an rùintean dìomhair Dhé,

*Guidh air ar son.*

A fhuair fiosrachadh á nèamh air dìomhrachd daondachd Iosa,
A chaidh suas do Bhethlehem le Moire do chéile 's i beò-leatromach,
A chaidh a leth-taobh do stàbull, leis nach d' fhuair thu àite 's an tigh-òsda,
A mheasadh airidh air a bhi 's an làthair an uair a rugadh Crìosta 's a chàireadh 's a' phrasaich e,
A bha 'giùlan Mhic Dhé air do ghàirdean,
A thairg, maille ri Moire 'Mhàthair, an leanabh Iosa do'n Tighearna 's an tèampull,
A theich leis an leanabh 's le 'Mhàthair do'n Eiphit, air dhut rabhadh fhaotainn bho'n aingeal,
A thìll do thìr Israeil leis an leanabh 's le 'Mhàthair 'an deaghaidh bàs Héroid,
A bha trì latha gu dubhach maille ri Moire 'Mhàthair air forfhais an leinibh an uair a chaidh e air chall oirbh 'an Ierùsalem,
A fhuair le aoibhneas e 'an ceann thrì latha na 'shuidhe 'am miadhon nan Ollaichean,
Thusa dh'an robh Tighearna nan tighearnan umhailte air talamh,
Thusa a tha do chliù 's an t-Soisgeul: Céile Moire bho'n d' rugadh Iosa,

*Guidh air ar son.*

Ar n-eadarghuidhear, *éisd ruinn, a Naomh Ioseph.*
Ar cùl-taice, *gu gràsor éisd ruinn, a Naomh Ioseph.*
Na 'r n-uile uireasbhuidh, *a Naomh Ioseph, cuidich sinn.*

Na 'r n-uile théinn,
Aig uair ar bàis,
As leth do réitich fhìor-ghloin,
As leth do chùraim athaireil agus do dhìlseachd,
As leth do shaothrach agus do shàruchaidh,
As leth d'uile shubhailcean,
As leth d'àrd-urraim agus do shonais shìor-ruidh,
As leth d'eadarghuidhe chìnntich,

*A Naomh Ioseph, cuidich sinn.*

Sinne do sheirbhisich, *Deònaich éisdeachd ruinn,*
Gu'm b'e do thoil mathanas ar peacannan a ghleidheadh dhuinn bho Iosa,
Gu'm b'e do thoil ar n-earbsa gu teann ri Iosa 's ri Moire,
Gu'm b'e do thoil a' gheimneachd a tha sgéithte ri 'n staid a ghleidheadh do gach aon' ma's ann gun phòsadh no pòsta,
Gu'm b'e do thoil fìor charrantachd agus chòrdadh a ghleidheadh do gach pobull,
Gu'm b'e do thoil an luchd-riaghlaidh uile 's na h-easbuigean a sheòladh 'an rian an ìochdaran,
Gu'm b'e do thoil na pàrantan a chòmhnadh 'an ionnsachadh Crìostail an cloinne,
Gu'm b'e do thoil gach aon a tha 'g earbsa á d' chùl-taice a dhìon,

*Deònaich éisdeachd ruinn.*

Gu'm b'e do thoil na comuinn a chuireadh air chois 'ad ainm 's fo d'dhìon a shìor-chuid-eachadh le d'chòmhnadh athaireil,
Gu'm b'e do thoil tighinn gu 'r sealltainn agus fuireach leinn maille ri Iosa 's ri Moire 's an uair dheireannaich,

Gu'm b'e do thoil, le còmhnadh d'eadarghuidhe, fuasgladh air na marbh-chreidich uile,
A chéile theisteil Moire,
'Oide dhìlis Iosa,
A Naomh Ioseph,
'Uain Dhé, a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Dian fathamas ruinn, a Thighearna.*
'Uain Dhé, a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Gu gràsor éisd ruinn, a Thighearna.*
'Uain Dhé, a tha 'toirt air falbh peacannan an t-saoghail,
*Dian tròcair òirnn, a Thighearna.*
A Chrìosta, éisd ruinn.
A Chrìosta, gu gràsor éisd ruinn.
V. Guidh air ar son, 'Ioseiph ro-bheannaichte.
R. Los gu'n toill sinn gealladh Chrìosta.

*Dianamaid ùrnaigh.*

O DHIA, a roghnaich Naomh Ioseph gu 'bhi na 'chéile do Mhoire bheannaichte a bha riabh na h-Oigh, agus gu 'bhi na 'oid'-altruim aig do Mhac ionmhuinn Iosa Crìosta ar Tighearna; tha sinne do luchd-achanaich ag guidhe ort gu'm builicheadh tu gu bàigheil òirnn, as leth a dhìon 's a thoillteanais, gloine anma agus cuirp; los le 'bhi glan bho gach smal, agus sgeadaichte 's an trusgan bhainnse, gu'n gabhar a stigh sinn thun na bainnse air nèamh. Tromh Iosa Crìosta ciadna ar Tighearna. Amen.

## SEACHD DÒRUINNEAN AGUS SEACHD SÒLAIS NAOMH IOSEPH.

i. 100 latha laghaidh aon uair 's an latha, 's 300 latha a h-uile Diciadaoin.
ii. Làn-laghadh uair 's a' mhìos.

i. O CHÉILE theisteil Moire ro-naoimh, a Naomh Ioseph glòrmhor, bu mhór dòruinn agus spàirn do chridhe, ri linn dhut, 's tu 'n imcheist chruaidh, a mhiann a bhi ort do chéile gunsmal a chur bhuat; ach, an uair a thaisbein an t-Ardaingeal dhut mòr dhìomhrachd na Feòilghabhail, cha ghabh do shòlas luaidh.

As leth na dòruinne 's an t-sòlais so guidhimid ort furtachd a thoirt do 'r n-anmannan a nise agus 'an spàirn a' bhàis le socair-ìnntinn deagh chaithimh-beatha, agus bàs sona mar do bhàs-sa, agus Iosa 's Moire mu'n cuairt duinn.

Paidir, Beannachadh Moire, *agus* Glòir.

ii. O Athair-naoimh ro-bheannaichte, a Naomh Ioseph glòrmhor, a roghnaicheadh gus an inbhe ud a bhi 'd Oide do'n Fhacal-'am-feoil, bu chruaidh do chràdh ri faicinn an Naoidhein ga 'bhreith 's an dubh-bhochdainn; ach thionndaidh do chràdh gu aoibhneas nèamhaidh ri cluinntinn co-sheirm còisir nan aingeal, agus ri faicinn glòire na h-oidhche sin.

As leth na dòruinne 's an t-sòlais so, guidhimid ort, gléidh dhuinne mar an ciadna, an uair a ruitheas

cuairt ar beatha, dol a stigh do'n tìr bheannaichte sin 's an cluinn sinn còisir nan aingeal, agus an dian sinn aoibhneas 'an solus dealrach glòir Fhlathanais.

Paidir, Beannachadh Moire, *agus* Glòir.

iii. O thusa a bha riabh fìor umhailte 'an coimhlionadh lagh Dhé, a Naomh Ioseph glòrmhor, tholladh do chridhe le péin an uair a dhòirteadh fuil an Naoidhein Dhiadhaidh leis an timcheall-ghearradh; ach leis an ainm, Iosa, thìll ùr-bheatha riut agus sòlas nèamhaidh.

As leth na dòruinne 's an t-sòlais so gléidh dhuinne, le 'bhi ré ar beatha saor 's gach dubhailc, dol gu h-aoibhneach thun a' bhàis 'us ainm caomh Iosa na'r cridhe 's air ar bilean.

Paidir, Beannachadh Moire, *agus* Glòir.

iv. O Naoimh ro-dhìleas, a Naomh Ioseph glòrmhor, dh'an do thiùraicheadh co-phàirt 'an saoradh mhic an duine, chuir fàisneachd Shimeoin, mu fhulangas Iosa agus Moire, guin mar ospag a' bhàis 'ad chridhe, ach 's a' cheart àm rinn an fhàisneachd mu shàbhaladh 's aiseirigh ghlòrmhoir anmannan gun àirimh do lìonadh le aoibhneas.

As leth na dòruinne 's an t-sòlais so cuidich sinne le d' ùrnaighean, gus a bhi de dh-àirimh na feadhnach sin a gheabh, le toillteanas Iosa agus 'Oighe-Mhàthar, co-phàirt na h-Aiseirigh gu glòir.

Paidir, Beannachadh Moire, *agus* Glòir.

v. O choimhidiche fhritheiltich, a Naomh Ioseph glòrmhor, Oid'-altruim Mhic Dhé 's an fheòil, gu fìor shaothraich thu gu goirt a dh-àrach 'sa fhrithealadh Mhic an Dé a's àirde, gu sònraichte air

fògradh leis 's an Eiphit; ach bha aoibhneas ort Dia fhéin a bhi daonnan maille riut, agus a bhi 'faicinn iodhail na h-Eiphit a' dol air chùl.

As leth na dòruinne 's an t-sòlais so gléidh dhuinne gràsan gu fuireach fada á caraibh nàmhaid ar n-anmannan, leis a h-uile ceann-aobhair cunnartach a sheachnadh, air chor 's á so suas, nach bi dia-bréige de spéis thalmhaidh sa bith na 'r cridhe, ach, le sinn-fhein a thoirt thairis gu buileach do sheirbhis Iosa agus Moire, gur h-ann a mhàin air an son-san a bhios ar beatha 's ar bàs.

Paidir, Beannachadh Moire, *agus* Glòir.

vi. O Aingil air talamh, a Naomh Ioseph glòrmhor, a bha fo leithid de dh-ioghnadh ri 'bhi 'faicinn Rìgh Nèamh umhailte do d' fhacal, an toilìnntinn a bh' ort ri 'thilleadh dhachaidh chuir d' eagal romh Archilaus fo smalan, ach le cinnt fhaotainn bho'n aingeal, thill thu agus 'an cuideachd Iosa 's Moire rinn thu còmhnaidh gu sona 'an Nàsaret.

As leth na dòruinne 's an t-sòlais so gléidh dhuinne, le 'r cridheachan a bhi saor bho gach eagal faoin, gu meal sinn sìth deagh-chogaise, ag gabhail còmhnaidh gu tiarainnte maille ri Iosa 's ri Moire, agus mu dheireadh gu'm faigh sinn bàs na'n glacaibh.

Paidir, Beannachadh Moire, *agus* Glòir.

vii. O shamhuilt nan deagh-bhéus, a Naomh Ioseph glòrmhor, an uair a chaidh Iosa, an Leanabh Naomh, air chall ort, b' an-trom do mhulad, ged nach robh do choire ris; thug thu trì latha fada air a thòir gus an d' fhuair thu le mòr-aoibhneas e, 's e leat mar do bheatha, 'am measg nan ollaichean 's an tèampull.

As leth na dòruinne 's an t-sòlais so tha sinn le 'r n-uile chridhe 'guidhe ort a bhi daonnan ri eadar-ghuidhe air ar son, los a chaoidh nach caill sinn Iosa leis a' pheacadh-bhàis; agus (ach nar leigeadh Dia) ma bhios de chruaidh-fhortan òirnn a chall, an sin guidhimid ort còmhnadh leinn gu 'iarraidh gun lasachadh gus am faigh sinn e, gu sònraichte aig uair ar bàis, los gu'm fàg sinn an saoghal so gu 'mhealtainn gu sìorruidh air Nèamh far an seinn sinn gun sgur a thròcair dhiadhaidh maille riutsa.

Paidir, Beannachadh Moire, *agus* Glòir.

Bha Iosa faisg air deich bliadhna fichead a dh'aois, 's b'e a réir barail dhaoine mac Ioseiph.

V. Guidh air ar son, 'Ioseiph Naoimh.

R. Los gu'n toill sinn gealladh Chrìosta.

*Dianamaid Urnaigh.*

O DHIA a dheònaich na d' fhreasdal àghor roghainn a dhianamh de Ioseph beannaichte gu 'bhi na 'chéile do d' Mhàthair ro-naoimh; tiùraich, guidhimid ort, gu'm bi esan d'am beil sinn a' toirt urraim air talamh mar ar cùl-taice, ri sìor-eadar-ghuidhe air ar son air Nèamh. A tha beò 's a' rian fad shaoghal nan saoghal. Amen.

URNAIGH A THAGHADH N. IOSEPH MAR CHÙL-TAICE.

O NAOIMH Ioseph, 'oid'-ionnsaich 'us altruim dhìlis m' Fhir-shaoraidh Iosa Crìosta, a chéile fhìor-gheimnidh Oigh Mhàthair Dhé! Tha mise (A) an diugh ga d' thaghadh mar mo chùl-taice

's m' fhear-dìona sònraichte, 's ag cur romham gu daingean nach leig mi dhiom thu 'chaoidh, 's nach mutha 'leigeas mi le gin a th' air mo cheart chùram nì sa bith a dhianamh gu as-onair dhut. Uime sin tha mi le ùmhlachd ag guidhe ort gu'n deònaicheadh tu mo ghabhail fo d' shìor-dhìon, mo shoilleireachadh 's gach teagamh, m' fhurtachadh 's gach càs, agus mu dheireadh, mo dhìon 's mo theasraiginn aig uair mo bhàis Amen.

## MEMORARE N. IOSEPH.

300 latha laghaidh gach latha 'ghabhar i.

CUIMHNICH, a chéile fhìorghloin Moire 'bha riabh na h-òigh, m' fhear-dìona gaoil-sa, a N. Ioseph, nach cualas riabh gin sa bith a ghuidh do dhìon no 'dh'iarr ort cobhair, nach d'fhuair bhuat furtachd. Leis an aobhar-mhisnich sin tha mise 'tighinn 'ad làthair, 's le dùrachd mo chridhe ga m' earbsa fhein riut. O oide Slànair dhaoine, na dian diù de m' achanaich ach gu h-iochdmhor éisd rithe. Amen.

# SCAPULARAN.

Scapular, 's e sin—guailleachan no trusgan-guailne a thathas ag caitheamh mar shuaicheantas air cràbhadh àraidh.

### SCAPULAR MOIRE BHAINTIGHEARNA BEINN CHARMEIL.

*(An Scapular Donn.)*

'S i Moire Bhaintighearna 'thug seachad an Scapular Donn air tùs, agus sin as a làimh fhéin, air 16 là de July 1251, do Cheannard nan Carmelach N. Sìmon Stock, 's na briathran so: *A mhic ro-rùnaich, gabh Scapular d' Orduigh, suaicheantas mo chomuinn, sochair dhut-sa 's do na Carmelich uile. Urra 'chaochlas 's e uime cha'n fhuilig e losgadh sìorruidh. Is comharradh sàbhalaidh e, dìon 'an cunnartan, èarlas sìthe 's cùmhnanta shìorruidh.* A bhrìgh a' gheallaidh so faodar a chreidsinn gu'm bi a' leithid de chùram aig an Oigh Moire de luchd a' Chomuinn a chaitheas gu h-iomchuidh an Scapular 's gu'm faigh i dhaibh gràsan gu buanachadh 'an càirdeas Dhé, co-dhiù, gràsan an fhìor-aithreachais mu'm fàg iad an saoghal, air chor 's gu'n seachainn iad ifrinn.

*Sochairean.*

1. Tha gach aon de'n Chomunn so, air sheòl ro-shònraichte, fo dhìon na h-Oighe Moire.
2. Tha'n còir aca de dh-uile dheagh-oibrichean nan

Carmelach, a bharrachd air an còir a bhi aca de dheagh-oibrichean Comunn an Scapulair fhéin.

*Laghaidh.*

i. 5 bliadhna 's cóig carghuis dhaibhsan a ghabhas Riarachadh aon uair 's a' mhìos, air na cùmhnantan gnàthaichte. 300 latha dhaibhsan a thraisgeas bho fheòil Diciadaoin 's Disathurna. 100 latha air son obair chorporra no spioradail na tròcair' a dhianamh.

ii. Làn-laghadh—(1) An latha 'ghabhar a stigh 's a' Chomunn urra. (2) 16 July, no an taobh-stigh de'n Ochdamh. (3) Aig uair a' bhàis. (4) Air làithean-féille na h-Oighe Moire, &c. (5) A h-uile Diciadaoin.

*Dleasnasan.*

1. Féumaidh an Scapular a bhi de dh-olainn dhuinn no dhuibh, ach cha ruig na stìomannan a leas.

2. 'S e sagart aig am beil comas a dh' fhéumas urra 'ghabhail a stigh 's a' Chomunn.

3. Ma chaitheas a' chiad fhear cha ruigear a leas fear ùr a bheannachadh.

4. Féumar a chaitheamh a latha 's a dh-oidhche, agus sin tarsainn air na guailnean.

Bliadhnaichean 'an deaghaidh taisbeineadh Shìm-oin, chunnacas an Oighe Moire leis a' Phàp Eòin xxii., agus gheall i dha gu'n coibhreadh i air anmann-an nan Carmelach 's luchd a' Chomuinn so a dh'fhaodadh a bhi 'm Purgadair, 's gu'n tugadh i as iad air a' chiad Shathurna 'an deaghaidh am bàis, air na cùmhnantan so:—

A thuilleadh air a bhi 's a' Chomunn, agus an Scapular a bhi orra a latha 's a dh-oidhche, tha e riatanach dhaibh, (i.) An caitheamh-beatha 'bhi geimnidh a réir an staide. (ii.) Ofaig Moire [*Officium Parvum*] a ghabhail a h-uile latha. An fheadhainn nach urrainn a léughadh, féumaidh iad, a thuilleadh air làithean-traisg na bliadhna, traisg bho fheòil a h-uile Diciadaoin 's Disathurna. Fóghnaidh an Ofaig fhéin do'n chléir, do mhanaich, 's do mhaighdeannan-cràbhaidh, ach a gabhail leis a' bheachd ud. Ma bhios e ro ana-ghoireasach *(gravi impedimento)* dhaibh an Ofaig a ghabhail no 'n traisg a dhianamh, is còir dhaibh an comhairle 'chur ri pears'-eaglais aig am beil comas a' chùis atharrachadh, ma tha iad 'am beachd an laghadh-eaglaise 'chosnadh.

### SCAPULAR NA PAISE.

*(An Scapular Dearg.)*

Tha'n Scapular so air an aon dianamh ris an fhear Dhonn. Is ann de dh-olainn dheirg a tha e-fhéin 's na stìomannan. Cha'n 'eil ri bheannachadh ach a' chiad fhear.

'S e 'm beachd leis an do chuireadh air chois an Scapular Dearg, Pàis dhòruinneach ar Slànair, agus a Chridhe Naomh maille ri Cridhe caomh a Mhàthar Gunsmal a shìor-ùrachadh na'r cuimhne le barrachd urraim 'us leasachadh cràbhaidh.

*Laghaidh.*

i. (1) 3 bliadhna 's trì carghuis dhaibhsan a mheóraicheas ann an staid an fhìor-aithreachais, car

leth-uair a dh-ùine, air a' Phàis. (2) 200 latha gach uair a phògas iad an scapular, 's a their iad ann an staid an fhìor-aithreachais na faclan so: "*Uime sin, guidhimid ort, cuidich do sheirbhisich a shaor thu le d'Fhuil Phrìseil*".

ii. Làn-laghadh—(1) An latha 'ghlacar e. (2) A h-uile Dihaoine. (3) Aig uair a' bhàis. Ma bhios e ana-ghoireasach Riarachadh a ghabhail Dihaoine, faodar an làn-laghadh a chosnadh Didònaich.

Féumar an scapular so a bheannachadh le sagart aig am beil comas sin a dhianamh. Tha leasachadh creidimh, dòchais, agus gràidh air a ghealltainn a h-uile Dihaoine do luchd an Scapulair Dheirg.

### SCAPULAR A' GHINIDH GUNSMAL.

*(An Scapular Liath-ghorm.)*

Tha'n Scapular so air an aon dianamh ris an dithis eile, 's cha'n 'eil ri bheannachadh ach a' chiad fhear. Is còir do luchd an Scapulair so a chumail na'n cuimhne onair shònraichte 'thoirt le deagh-bhéusan 's le cràbhadh do'n t-sochair àghoir so—Gineadh Gunsmal na h-Oighe Beannaichte, agus a bhi 'g ùrnaigh air son na feadhnach mì-fhortanaich sin a th'air dol gu aintheisteil agus tuaitheal air slighe 'n t-sàbhalaidh, gus an tionndadh ris an aithreachas, ri caitheamh-beatha béusach, agus ri stuaim.

*Laghaidh.*

i. (1) 60 bliadhna dhaibhsan a mheóraicheas car leth-uair a dh-ùine. (2) 20 bliadhna dhaibhsan a

théid a shealltainn dhaoine-tinne gu cobhair orra. (3) 20 bliadhna gach latha de dh-ochdaimh Laithean-féille ar Tighearna. (4) 7 bliadhna 's 7 carghuis air Làithean-féille na h-Oighe Moire, &c.

ii. Làn-laghadh—(1) An latha 'ghlacar e. (2) Aig uair a' bhàis. (3) Air a' chiad Dhònach de'n mhìos; a h-uile Disathurna fad a' charghuis, &c. Là Nollaig, là Càsga, Diordaoin-deasghabhail, Dònach Caingis, Dònach na Trianaid; Là a' Ghinidh Gunsmal, Là na Teachdaireachd, Là Dol-suas Moire, Là Breith Moire, Là a' Ghlanaidh, agus ioma latha eile. (4) Cho tric 's a their iad, ann an àite sa bith, sia Paidrichean, 'us sia Beannachaidh Moire, 'us sia Glòir do'n Athair, ann an onair na Trianaid uilenaoimh 's Gineadh Gunsmal na h-Oighe Beannaichte, ag ùrnaigh air son àrdachadh na h-Eaglaise, cur as do dh-eiriceachd, agus sìth agus fìor-chòrdadh 'am measg phrionnsaichean Crìostail, coisnidh iad laghaidh Sheachd Ard-eaglaisean na Ròimhe, eaglais Phortiuncula, agus na h-Uaghach Naoimh 'an Ierùsalem,

# CRABHADH AIR SON BAS SONA.

## ACHANAICHEAN AIR SON BÀS SONA.

300 latha laghaidh air son an trì; no 100 latha air son gach aon dhiubh.

'IOSA, 'Ioseiph 's a Mhoire, tha mi 'liubhairt mo chridh' agus m' anma dhuibh.

'Iosa, 'Ioseiph 's a Mhoire, cuidichibh mi 's an uair dheireannaich.

'Iosa, 'Ioseiph 's a Mhoire, thoiream suas an deò 'an sìth rìbhse.

## TRÌ TAIRGSEACHAN.

i. 300 latha laghaidh gach uair a ghabhar iad.
ii. Làn-laghadh uair 's a' mhìos air na cumhnantan gnàthaichte.

i. Tha sinn a' tairgsinn do'n Trianaid uilenaoimh toillteanas Iosa Chrìosta, mar bhuidheachas air son na Fala Uilephrìseil a dhòirt e air ar son 's a' ghàradh; agus as leth an toillteanais sin tha sinn ag guidhe air a Mhòrachd Dhiadhaidh mathanas a thoirt dhuinn na'r peacannan.

*Paidir. Beannachadh Moire. Glòir.*

ii. Tha sinn a' tairgsinn do'n Trianaid uilenaoimh toillteanas Iosa Chrìosta, mar bhuidheachas air son a Bhàis Uilephrìseil a dh'fhuilig e air a' chrois air ar son; agus as leth an toillteanais sin, tha sinn ag

guidhe air a Mhòrachd Dhiadhaidh gu'm mathadh e dhuinn na piantan a tha ar peacannan a' toilltinn.

*Paidir. Beannachadh Moire. Glòir.*

iii. Tha sinn a' tairgsinn do'n Trianaid uilenaoimh toillteanas Iosa Chrìosta, mar bhuidheachas air son a charrantachd thar iomradh, leis an do theirinn e á nèamh gu talamh a ghabhail an nàduir-dhaonda, agus a dh'fhulang 's a bhàsachadh air a' chrois air ar son; as leth an toillteanais sin tha sinn ag guidhe air a' Mhòrachd dhiadhaidh ar n-anmannan a thoirt do ghlòir Fhlathanais 'an deaghaidh ar bàis.

*Paidir. Beannachadh Moire. Glòir.*

## LEADAN AIR SON BÀS SONA.

i. 100 latha laghaidh aon uair 's an latha.

ii. Làn-laghadh uair 's a' mhìos, air na cùmhnantan gnàthaichte, dhaibhsan a ghabhas aon uair 's an latha e fad a' mhìos.

O THIGHEARNA Iosa, a Dhia a' mhathais, agus 'Athair na tròcair, tha mi 'tighinn a d'ionnsaidh le cridhe iriseal, cràiteach, brònach; riutsa tha mi 'g earbsa uair dheireannach mo bheatha, agus mo chrannchuir shìorruidh.

'Iosa iochdmhoir, dian tròcair orm.

An uair a bheir cion-lùis mo chas faireachadh dhomh gu'm beil mo chuairt 's an t-saoghal so 'teannadh gu crìch:

'Iosa iochdmhoir, dian tròcair orm.

An uair nach urrainn dhomh, le marbh-fhuachd 'us crith mo làmh an céusadh a thasgadh rium, ach a thuiteas e orm air leaba mo thrioblaid:

'Iosa iochdmhoir, dian tròcair orm.

An uair a thig doille air mo shùilean 's iad air tionndadh le fuathas romh dhlùths a' bhàis, 's a dhearcas iad ortsa, m'aon chobhair dheireannach:

'Iosa iochdmhoir, dian tròcair orm.

An uair mu dheireadh a luaidheas mo bhilean, air fuachd 's air chrith, d' ainm diadhaidh:

'Iosa iochdmhoir, dian tròcair orm.

An uair a bhios m' aghaidh glasdaidh, fuar, ag cur truais 'us oillt' air na bhios mu'n cuairt dhomh; an uair a bhios m' fhalt air snàmh ann am fallus a' bhàis, 's e 'g éirigh air mo cheann, ag cur mo chrìch' 'an céill dhomh:

'Iosa iochdmhoir, dian tròcair orm.

An uair a bhios mo chluasan gu 'bhi druidte am feasda air conaltradh dhaoine, agus fosgailte gu éisdeachd ri d' ghuth-sa 'bheir orm a' bhinn gun atharrachadh, a shocraicheas mo chrannchur gu sìorruidh:

'Iosa iochdmhoir, dian tròcair orm.

An uair a bhios m' aigne fo luasgan le sgleòthan oillteil, déisneach, 's mi fotha ann an dòruinn a' bhuairidh; an uair a bhios m' anam fo ghiorraig ri faicinn m' aingeachd agus le eagal do cheartais-sa, 's a bhios mi 'cath 'an aghaidh aingeal an dorchadais a dh'fhiachas ri gnùis shòlasach do thròcair fhalach orm, agus mo sparradh 'an an-dòchas:

'Iosa iochdmhoir, dian tròcair orm.

An uair a bhios mo chridhe bochd air géilleadh fo dhòruinn mo thrioblaid, 's fo chuaradh a' bhàis, 's air a chlaoidh le spàirn ri naimhdean m' anma:

'Iosa iochdmhoir, dian tròcair orm.

An uair a thuiteas an diar deireannach, teachdaire mo chrìche, bho m' rasg, gabh-sa bhuam e na 'ìobairt-dhìolaidh air son mo pheacannan, air chor's gu'm faigh mi bàs mar thobhartas-peanais; agus, 's an uair ghàbhaidh sin:

'Iosa iochdmhoir, dian tròcair orm.

An uair a chruinnicheas mo chàirdean 's mo dhìlsean mu'n cuairt dhomh, 's iad le truas rium ag ùrnaigh riutsa air mo shon:

'Iosa iochdmhoir, dian tròcair orm.

An uair a chailleas mi mo mhothachadh, 's nach léir dhomh an saoghal, 's a bhios mi 'g acain le dòruinn 'us spàirn a' bhàis:

'Iosa iochdmhoir, dian tròcair orm.

An uair a thig an ospag dheireannach bho m' chridhe 'chur sgaraidh eadar m' anam agus mo choluinn, gabh bhuam i ionann's ag éirigh bho fhadal naomh gu dol a d' ionnsaidh:

'Iosa iochdmhoir, dian tròcair orm.

An uair a ghabhas m' anam, air bhall-chrith air mo bhilean, a chead tuille de'n t-saoghal, agus a dh'fhàgas e mo choluinn gun deò, glasdaidh, fuar; gabh an dealachadh so mar chìs-ùmhlachd a tha mi toileach a dhìoladh do d' mhòrachd dhiadhaidh; agus anns an uair dheireannaich sin de m' bheatha:

'Iosa iochdmhoir, dian tròcair orm.

Mu dheireadh an uair a theid m' anam 'ad làthair, 's a gheabh mi 'n ciad shealladh de d' mhaise ghlòrmhoir nach dìbir, na tilg mi á d' fhianuis, ach gabh gu caidreach 'ad asgail mi gu 'bhi gu sìorruidh a'

seinn do chliù; agus an sin, 'nuair a thòisicheas an t-sìorrachd dhomh:

'Iosa iochdmhoir, dian tròcair orm.

*Dianamaid ùrnaigh.*

O DHIA, a dh'òrdaich am bàs dhuinn uile, ach a chleith òirnn an là 's an uair, deònaich gu'n caith mi m' ùine 'an gnìomhannan naomh agus ceart, 's gu'n toill mi an saoghal so fhàgail le sìth deagh-chogais, ann an caidreamh do ghaoil. Tromh Chrìosta ar Tighearna. Amen.

### URNAIGH AIR SON BAS SONA.

O MHOIRE, 'ghineadh gunsmal, guidh air ar son-ne 'tha 'ruith fo d' dhìon. A Dhìdein nam peacach, a Mhàthair na feadhnach a tha 's an tarrainn, na tréig sinn aig uair ar bàis, ach gléidh dhuinn làn bhròn-cridhe, fìor-aithreachas, mathanas ar peacannan, deagh chomanachadh deireannach, neartachadh sàcramaid na h-Ola-romh'n-bhàs, air dhòigh 's gu'm faod sinn gu tiarainnte dol air bialaobh a' bhrithimh cheart, ach thròcairich, ar Dia agus ar Slànair. Amen.

### URNAIGH RI N. IOSEPH AIR SON BAS SONA.

O NAOMH Ioseph, a dh' imich as a' bheatha so 'an glacaibh uilechaomh do dhalta Iosa, agus do chéile ro-mhùirneach Moire, cuidich mise, O Athair naoimh, maille ri Iosa 's ri Moire, gu sònraichte an uair a chuireas am bàs crìoch air mo bheatha;

agus an aon fhurtachd sin a tha mi 'g iarraidh gléidh dhomh, 's e sin an deò 'thoirt suas 'an glacaibh uilenaomh Iosa 's Moire. Na 'r lamhan-se ri m' bheò 's aig uair mo bhàis tha mi 'liubhairt mo spioraid, 'Iosa, 'Mhoire, 'Ioseiph. Amen.

---

## CRABHADH DHAOINE TINNE.

### COMHAIRLEAN DO DHAOINE TINNE.

Ma bhuaileas tinneas trom 's a bith thu, cuir a dh' iarraidh do léigh spioradail, agus rian gnothaichean d' anma. 'S ann an toiseach do ghalair is fhearr a théid so a chur 'an gnìomh, na'n uair a ghabhas e greis air 'adhart ; far am faod bruaillean na h-easlainte, no càil na cungaidh leigheis, duine fhàgail mutha's anfhann air son dleasnais cho cudthromach. 'S ann mar pheanas air a' pheacadh a tha tinneas gu tric ga 'leagadh oirnn : agus, uime sin, 's e fior aithreachas air a shon, agus deagh fhaoisid, miadhonan iomadh uair a's mutha 'ghléidheas slàinte dhuinn na nì 's a bith eile.

Mur d' rinn thu fhathasd do *Thiomnadh*, rud nach robh glic a chur cho fad' an dàil, dian e mar an ciadna ann an toiseach do thrioblaid, air chor 's gu'm faod thu, an déigh do ghnothaichean saoghalt' a réiteach, do bheachd a leagadh gu socrach air leas d' anma.

Thoir air na càirdean a's fhearr a th'agad brath a thoirt dut na 'thràth mu dhéidhinn staid do thinneis, agus do chunnart innse' dhut, gun iad a bhith ga d' mhealladh le dòchas bréige á slàinte, gun choltas 's a bith ach gann. Thoir a' bhuil a's fhearr a 's urrainn thu á àm d' anshocaire, gun fhios nach e an tìm mu dheireadh dhuts' e. Na fuilig ach beagan de luchd-sealltainn a thighinn 'ad charamh, agus na éisd ri seanachas mur tig e gu leas d' anma.

Faic cuideachd ann an toiseach do thrioblaid, gu'm bi d'fhiachan air am pàidheadh, 's gu'm fuasgail thu h-uile ceangal eile 'th' ort, fhad' 's a ghabhas e dianamh. Thoir

mathanas dhaibhs' a rinn olc ort, agus iarr mathanas air an fheadhainn air an d' rinn thu eucoir.

Gabh do thinneas mar pheanas bho laimh Dhé air-son do pheacannan, agus bi làn-striochdte ri 'thoil naoimh : tairg thu fhein suas dha gu tric, iarr air faighidin a thoirt dut, agus do thrioblaid's do phian a naomhachadh, le an cur ann an comunn dòruinne Iosa Criosta ; agus an gabhail mar éirig air-son do pheacannan.

Thoir air cuid dhe d' chàirdean a bhith 'leughadh dhut, a' taghadh nan urnaighean sin a's mutha 'ni do ghluasad, agus a's freagarraiche dha d' staid ; mar tha na Seachd Sailm Aithreachail, Leadain, Gnìomhan Gràidh air Dia, Gnìomhan Faighidin 'us Umhlachd, &c.

Biodh an crann-ceusaidh, no dealbh Chriost' air a' chrois an còmuidh 'an sealladh do shùl, smaoinich gu tric air a phàis, falaich thu fhéin na 'lotan, no tilg thu fhéin aig a chasan leis a' ghaol agus leis an earbsa a's mutha.

Ré do thinneis dian na 'dh-fhaodas tu gu spiorad an fhior aithreachais a ghluasad ann ad chridhe ; gu tric iarr trocair air Dia, agus biodh do ghnìomhan aithreachais cuideachd lionar. Bha naomh Uistein gu tric ag radh, gu'm bu dàn do chriostaidh 's a bith dol thun a' bhàis, air feodhas a chaithe-beatha, gun a chridhe 'bhith ga 'lèire, leis an aithreachas.

---

## COMHRADH DUINE THINN RI DIA.

O DHIA, 'Athair agus a Chruthadair an domhain ! Riuts' a tha 'tuinidh an còmuidh shuas, 's a tha na d' shuidhe an cathair na glòrach, tha mi nis a' togail mo chridhe, agus 'ad fhianuis a' taomadh mach mo mhiann. Fada tha mi bhuat fhathasd 's an fheoil, a' stri ri iargain na beatha. Tinn, lag, agus truagh, tha mi 'n so na m' shìneadh air leaba na h-anshocaire, gun fhios c'uin a thig an uair dheireannach orm, no 'spionas am bàs as an t-saoghal so mi.

'S ann agads' a mhàin a tha brath air so, O Dhia uile-leirsinnich! Ach an tràth 'thig an uair, bithidh i na h-uair éibhinn domhsa. 'Nuair a thréigeas m' anam mo chorp, stiùir thusa ga d' ionnsaidh fhéin e, a chruthaich air do shon fhéin e, agus laidheadh mo cholunn gu sìtheil 's an uaigh shèimh gu latha mór na h-aiseirigh. So mo thoil agus m' achanaich riut, O Athair, biodh iad air an coimhlionadh. Math dhomh a h-uile eucoir 'us peacadh a rinn mo laigse 'ad aghaidh; na cuir as mo leth aineolas m' òige, agus math dhomh eucoirean làithe m' fhearachais. Falaich mo pheacannan uile fo chaomh sgéith d' fhaighidin, agus do thròcaire. Aig do chasan, O Athair, tha mi 'tilgeadh cridhe briste agus aithreachail: na cuir suarach e, air sgàth Iosa Criost' a fhuair bàs mar iobairt air mo shon air fiodh na croise. M' fhulangas tha mi 'tairgse dhut, O Athair, 'an co-pairt ri fulangas agus bàs Iosa, los gu'm faod mi, an déidh mo ghlanadh le peanas m' fhulangais, tighinn gu taitneach fo d' shùil naoimh. O an toileachadh a bheir e dhomh ma's e 's gu'n lean mi, fhad' 's a bhios anail annam, ris an aithreachas so, ri faighidin nach géill, 's gu'm bi mi lan-striochdte dha d' thoil naoimh. Ann an earbsa bheannaichte á caoimhneas do mhathais, agus do throcaire, gu'm b' ann a leumas m' anam suas 'ad ionnsaidh, a Chruthadair, comhluath 's a théid 'fhuasgladh bho'n choluinn; bho 'n t-saoghal-sa gu'm b' ann a ni thu aiseag gu flathanas, bho innis nan diar gu ionad aighir 'us sòlais gun chrìch.

'An sin cha bhi truaighe a chuireas bruaillean air mo shìochaint, cha tig pian 'am fagus domh a

chaoidh ; buaireadh cha bhi ann gus mo mhealladh, cunnartan cha mhaoidh air m' anam : agus ni cha tachair gu m' éislean. 'Ad fhochair bithidh mi, O mo Dhia; aghaidh ri aghaidh chi mi thu ; agus ann an còisridh ainglean, bithidh m'aighear a bhith 'g amharc air do mhòralachd ; bheir mi 'an sin mo bhriathran gu'm bu cheart, gu'm bu naomh do ràidean, a tha doilleir dorcha 'an so a bhos; aidichidh mi gu'n robh do chomhairlean, d' òrduighean, 's do luthasachadh naomh, mar-aon 'us do-rannsaichte; ged tha daoil mar sinne a' saoilsinn iomadh uair, gu bheil iad a' tighinn tarsuinn air do ghliocas 'us air do ghràdh. 'An sin bithidh thus' agam, O m' Athair, agus mo Dhia, an gaol a's glaine 'bheir mi dhut, sealbhaichidh mi thu le aighear 'us aoibhneas mór, agus an sòlas sin cha sguir gu dìlinn. Dha d' threud bheir thu beatha shiorruidh, agus neach cha 'n urrainn a thoirt as do laimh. (Eoin. x. 28.) A' feitheamh orm tha aoibhneas bith-bhuan, agus fada fos cionn gach dùil, agus iarraidh cridhe. Sùil cha 'n fhac e, cha chuala cluas e, 's 'an cridhe duine riamh cha deach na nithean a dh' uidheamaich Dia ann am flathanas air-son na feadhnach a bheir gaol dha.

O fhlathanais an t-sòlais, O thìr mhath fhìrinnich an aoibhneis mhóir ! Car-son nach fuiliginn gach nì air do shon ? Cha 'n urrainn domh rud na 's fhearr na thus' a chosnadh le m' fhulangas. Air an aobhar sin, le gràsan Dé leanaidh mi gu dìan mo bhuille, gabhaidh mi romham gu dàicheil, gus an glac mi an crùn sin a tha 'm freasdal orm bho'n bhritheamh cheart. (2 Tim. iv. 8.)

'S e mo thoil mòran tuille 'fhulang air-son do ghràidh-se, O Ios', a dh'fhuilig an toiseach uiread air mo shon-sa; na dh'fhuiligeas mi an déigh so, 's ann air-son do ghaoil-sa 'théid 'fhulang, agus a chionn gur e do thoil a th'ann. Dh' fhuilig thusa, a' fàgail samhla againn, gus an leanamaid do cheuman (1 Pead. ii. 21). Tha mi 'g imeachd a reir do ghuth, O Shlànair naoimh. Tha mi 'togail mo chroise, 'us ga d' leanail. Thuirt thu: Cha 'n fhuilear dhut fulang, 'us dol a stigh gu d' ghlòir an déigh sin. B' fhaide 's bu truime d' fhulangas fhéin na mo chuid-se de'n anshocair, agus gu deònach chuir thu suas rithe; bha thu umhal gu bàs, 's eadh gu bàs na croise. Air an aobhar sin thug d' Athair ainm dhut, a tha fos cionn gach ainme, agus dha'n lùb gach glùn air nèamh, air talamh, agus fo 'n talamh. (Phil. ii. 8.) Tha mise ga d' leanail, 'us tha mi 'n dòchas an déigh m' fhulangais gu'n tig mi gu d' ionnsaidh 'an aoibhneas. Thugas domh, O Iosa, misneach agus càil gus am beachd Criostail so 'leanail; neartaich m' fhaighidin lag, daingnich mo bheachd neo-stéidheil, agus cum taic ri m' bhreòit-eachd. Mar mheangan lag glaodh riut fhéin mi, 's gur tu am fionan, air chor 's gu'n toir mi mach annadsa, le m' bheatha 's le m' bhàs, toradh na beatha sìorruidh. Gun thusa 's fheudar gu'm bi mi fann, 's gu'n géill mi: uime sin tha mi ga m' shnaim fhéin riut gu teann. O Iosa, tha gaol agam ort; O Iosa, tha mi 'fulang air do shon; O Iosa, tha mi 'faighinn a' bhàis air do shon; tha mi 'creidsinn annad; tha mi 'cur mo dhòchais annad; Iosa, tha gaol agam ort;

neartaich mo chreideamh, beothai ch mo dhòchas, teothaich mo ghràdh, agus na biodh an teine naomh so air a dhiocladh annam. Biodh mo dhòchas air a choimhlionadh, biodh mo chreideamh gun lagachadh, mo mhiann gun lughdachadh, agus biodh m'fhaighidin ann an dòruinn 's 'an diachainnean gun dìobradh. O Iosa, ann ad uchd-sa tha mi ga m' thilgeadh fhéin gu h-iomlan: leatsa biom 'am beatha 's 'am bàs. Cliù 'us moladh dha d' ainm naomh a nis agus gu sìorr-uidh. Amen.

---

## URNAIGHEAN 'AN AM TINNEIS.

O THIGHEARN' Iosa, bho'n is e do thoil naomh-sa trioblaid a thighinn orm, tha mi làn-thoileach air striochdadh. "*Gu'n dianar do thoil air talamh mar thathas ga 'dianamh air nèamh.*" Gu'n robh an tinneas so gu onair 'us glòir dha d'ainm naomh, agus gu sàbhaladh do m' anam. Leis a' bheachd so tha mi ga m' liubhairt fhéin dut gu h-umhailte, striochdte, gu fulang cho fad' agus is àill leat, 'us anns an dòigh a 's àill leat. Chionn is peacach truagh mi, a Thigh-earn', a rinn iomadh eucoir ort, agus bho'n a bha mo chiontan bho chionn fad' a' glaodhaich diùghalt-ais ri flathanas, car-son nach gabhainn an t-achasan so bhuat?

O mo Dhia, dé fàth mo ghearain? tha thus' uile-cheart, 'us thoill mise gu'm buineadh tu rium gu goirt. Ach, O mo Thighearna, na smachdaich mi na d' chorruich, agus na cronaich mi na d' fheirg.

Tha fios agad nach 'eil annam ach laigse, agus smùrach an talmhainn; na buin rium a réir mo pheacannan, 's na leag do lamh orm cho trom 's a tha m' olcas a' toilltinn, ach a réir lionmhorachd do mhór thròcaire gabh truas dhiom. O biodh do thròcair 'an cois do cheartais, agus neartaich mi le d' ghràsan na m' theinn. Thusa, 'Dhia, a tha làn iochd, dian cobhair orm, air dhòigh 's gu'n giùlain mi m' anshocair le faighidin, agus gu'n gabh mi an tinneas so bho d' laimh mar pheanas a tha mo pheacannan a' toilltinn. Na leig ann am buaireadh mi, dion mi 'an aghaidh mo naimhdean, agus saor mi na m' easlainte bho gach nì 'chuireadh miothlachd ort; agus mur éirich mi dhe 'n leaba so gu bràch, na leig dhomh dearmad a dhianamh air na miadhonan sàbhalaidh a dh' uidheamaich thusa na d' thròcair air-son m' anma gus 'ullachadh chum na sìorrachd. O mo Dhia, glan m' anam bho smal a' pheacaidh, biodh mo chreideamh agus mo dhòchas annad-sa daingean làidir, thoir dhomh gaol a thoirt dut os cionn gach nì; agus tha mi 'g achanaich le dùrachd mo chridhe, as leth fulangas agus bàs Chriosta, gu'm bi mi air m' àirimh 'am measg nan naomh, 's a' seinn do chliù gu sìorruidh. Amen.

O THIGHEARNA, òlaidh mi gu toileach an cupan searbh so a tha do làmh thròcaireach cheart a' tairgse dhomh: tha mi làn-striochdte dha d' thoil bheannaichte co-dhiu is beatha no bàs e; cha 'n e mo thoil-sa ach do thoil naomh-sa gu'n robh diante. O Thighearna, tha mi 'tairgse dhut na tha mi 'fulang

an drasda, agus na dh' fhuiligeas mi an déigh so gu bhith air a naomhachadh le fulangas mo Shlànair. O mo Dhia, tha mi 'toirt aoraidh dhut mar mo chiad thùs agus mo chrìoch dheireannach, dhutsa tha mo chridhe 's m' anam a' toirt làn-umhlachd. O Thighearna, 's e mo mhiann a bhith gu bràch a' seinn do chliù ann an tinneas no slàinte, 's a bhith 'toirt molaidh dha d' ainm maille ris na naoimh air nèamh 's air talamh. Tha mi 'toirt tainge dhut bho m'uile chridhe air-son gach tiodhlaic a bhuilich thu ormsa agus air d' Eaglais air fad, as leth do Mhic Iosa Criosta ; gu h-àraid air-son gaol a thoirt domh bho 'n t-sìorrachd, agus mo shaoradh le d' Fhuil Phrìseil. O na biodh an Fhuil sin air a dòrtadh air mo shon-sa 'an diamhanas.

A Thighearna, tha mi 'creidsinn anns a h-uile firinn dhiadhaidh a thaisbean thusa, agus a tha 'n Eaglais naomh Chaitliceach a' teagasg. Is tusa Dia na firinn, nach urrainn mealladh no bhith air do mhealladh, agus a gheall gu'm bitheadh spiorad na firinn a' stiùradh d' Eaglais anns gach uile fhirinn.

*Ann an so abair a' Chreud.*

Le d' chòmhnadh-sa, 'Dhia, so an creideamh anns am bi mi fad mo bheatha, agus anns am faigh mi bàs. A Thighearna, neartaich mo chreideamh. O mo Dhia, 's ann annadsa 'tha m' earbsa gu h-iomlan, 'us dùil agam ri tròcair, gràsan agus sàbhaladh bhuatsa, as leth fulangas agus bàs mo Shlànair Iosa Criosta. Annads', a Thighearna, tha mo dhòchas; na bitheam air mo mhealladh. O Iosa

chaoimh, dian cobhair orm 'an uair mo thriob-laid, falaich mi na d' lotan, agus glan m' anam le d' fhuil phrìseil. O mo Dhia, tha mi 'toirt gaoil dut le m' uile chridhe, le m' uile anam, agus os cionn gach nì; co-dhiu 's ann mar so bu mhiann leam gaol a thoirt dut. O thig a ghabhail seilbh na m' anam, 'us biodh e gu bràch air a lionadh le d' ghaol. 'S e mo thoil a bhith fuasgailte 's a bhith maille ri Criosta. O c'uin a thig do rioghachd? O Thigh-earna, c'uin a bhios tu 'riaghladh cridheachan an t-sluaigh gu léir? C'uin a thig crìoch air a' pheacadh?

Air-son do ghaoil bithidh mi ann an carrantachd ri gach neach. Tha mi bho m' chridhe 'toirt làn-mhathanais do gach aon a rinn eucoir orm, 's ag iarraidh mathanais air gach aon air an d' rinn mi olc. Dian tròcair, a Dhia, a réir do mhór thròc-aire, agus a réir lionarachd do chaomh thròcaire dubh as mo lochdan. O co 'bheir uisge dha m' cheann agus tobraichean dhiar dha mo shùilean gus am bi mi 'là 's a dh-oidhche ag caoidh mo pheac-annan! Is truagh gu'n d' rinn mi eucoir riamh air an Tì a tha uile-mhath. O is sona an t-anam a ghléidh neochiontas a' bhaistidh. A Thighearna, dian trocair orm, oir is peacach mi. 'Iosa, 'Mhic an Dé bheo, dian trocair orm. Tha mi 'liubhairt m' anma do Dhia a chruthaich mi á neoni; do dh-Iosa mo Shlànair a cheannaich mi le 'fhuil phrìseil; do'n Spioraid Naomh a naomhaich 'an tobar a' bhais-tidh mi. 'Ad lamhan-sa a Thighearna, tha mi 'liubhairt m' anma.

Tha mi 'nis 'us gu sìorruidh ag cur cùl ris an

aibhisteir, 'us ri 'uile ghnìomhannan; agus tha mi 'toirt gràine dh'a bhuaireadh 'us dh'a mhealltaireachd. O Thighearna, na leig le nàmhaid m' anma buaidh 'fhaotainn orm a nis no aig uair mo bhàis. O biodh d' ainglean naomh gu léir ga m' dhìon bho chumhachdan an dorchadais. O Mhàthair Dhé, guidh air ar son-ne na peacaich a nis, agus aig uair ar bàis. O Naoimh agus Ainglean Dhé, guidhibh as mo leth, chionn is peacach truagh mise.

*Urnaigh air-son faighidin 'an àm mór-chràidh.*

O THIGHEARNA, chiontaich mi 'ad aghaidh, gabh m' fhulangas an éiric mo pheacannan; is tric a chuir mi mìothlachd ort, 'us tha 'h-uile réuson agam air fulang. A Thighearna, tha thusa ceart anns gach dòigh. 'S e an Tighearna a thug dhomh slàinte agus neart, 's e a thug bhuam iad. Tha 'chùis mar a tha esan a' faicinn iomchuidh; beannaichte gu'n robh ainm an Tighearna. Thoill mi tuille mór 's a tha mi 'fulang; anns a' cheart thrioblaid a leag thu orm tha thusa, a Thighearna, a' fiachainn tròcaire. O mo Dhia, na caomhain mi 's an t-saoghal so, ach bi caomh rium 's an t-sìorrachd. Is lìonmhor iad a tha 'fulang ann an ifrinn air-son pheacannan a's lagha na 'rinn mise; is neoni na tha mi 'fulang 'an coimeas riùsan; 's ann dhomh a's dàn a bhi 'gearan. A Thighearna, rinn thusa ìobairt dhiot fhéin air mo shon-sa, agus tha mise ga m' thairgsinn fhein an dràsda mar ìobairt dhutsa. Ma dh' fhuilig an Tì neochiontach air son ar peacannan, dé dh'éireas do'n chiontach. Roimhe so 's e mo

thoil fhéin a bha mi 'leantuinn, ach bithidh mi air mo stiùradh le toil an Tighearna á so suas. Dé an Crìostaidh mise ma dhiùltas mi mo Cheannard a leanailt? Ghiùlain thusa, a Thighearna, do chrois, agus nach fhéudar dhomhsa mo chrois a ghiùlan mar an ciadna. Cha mhi do sheirbhiseach ma chuireas mi 'an aghaidh do thoile, no ciamar a their mi mo Thighearna riut, mur bi mi umhailte dhut? 'S ann le d' òrdugh a thàinig so orm, a Thighearna, beannaichte gu'n robh d' ainm. Seall orm, a Thighearna, le truas, thoir furtach dhomh 's mi 'an teinn. Gheall thu cobhair dhaibhsan a ghlaodhadh ort na'n trioblaid, a Dhia dian còmhnadh rium gun dàil. Gheall thu nach bitheadh a h-aon a chuireadh earbsa annad air a mhealladh; a Dhia 's ann annadsa a tha m' uile dhòchas; a Dhia na tréig mi. A Dhia cuidich mi, thoir dhomh fulang le faighidin, 's a bhi làn-striochdte do d' thoil bheannaichte. 'S e so lath' a' chath; le d' chòmhnadh-sa, a Dhia nam feart, gheabh mi buaidh; bho'n a gheall mi do bhratach a leantuinn is còir dhomh fulang 'ad aobhar; is mór a dh' fhuilig na martairean, ach an uair a bu mhutha an dòruinn thug iad moladh do d' ainm. Am beil còir agamsa air a bhi saor bho thrioblaid? Am beil mise na's fhèarr na 'n fheadhainn a dh' fhalbh romham? Is ioma là socrach, slàinteach, a bh' agamsa, agus feadhainn a b' fhèarr na mi ann an trioblaid 's an anshocair; bho'n is àm diachainn a' bheatha so, nach fhéum mise tachairt ri diachainn mar an ciadna? Am bi dùil agamsa ri crùn mur fhaigh mi buaidh? 'S am faigh mi buaidh mur dian mi cath? Ciod is fhiach m' ùmhlachd mur

striochd mi do m' thrioblaid? No m' fhaighidin mur giùlain mi m' anshocair? No c'àit am beil mo mhisneach 's mo neart ma ghéilleas mi 'an àm cruadail? So an t-àm a dhearbhas gur Crìostaidh mi. O mo Dhia, dé 's fhiach gach gealladh a thug mi dhut, ma chuireas mi 'd aghaidh an uair a smachdaicheas tu mi? Ma tha mi 'toilltinn mo chronachadh, O mo Dhia, car-son a chuirinn 'ad aghaidh? A Thighearna, na cronaich mi ann ad fheirg, agus na smachdaich mi ann ad chorruich. Ged nach 'eil mi ga 'thoilltinn, seall thusa orm, a Dhia, le truas agus le bàigh. Tha fhios agad nach 'eil annam ach neoni; cuidich mi le d' ghràsan cumhachdach. Na tréig mi 'am dhiachainn, ach dìon mi fo sgàil do sgéithe, a Dhia nam feart: is créutair bochd truagh mi; na bi ann am feirg rium. Cha'n 'eil cobhair ri 'fhaotainn ach bhuatsa 'mhàin; is tu mo thaic, m' fhasgadh, agus mo dhìdean. A Dhia, na cuir suarach mo ghearan, ach thoir fasgadh dhomh fo sgàil do chumhachd. Thoir bhuam mì-fhaighidin, cìosnaich mo nàdur coirbte. Olam gu deònach an cupan a chuir thu 'am làimh. Thoir dhomh mo chrois a ghiùlan le faighidin; is ann tromh mhòran anshocair a théid sinn a stigh do rìgheachd fhlathanais; 's fhéudar dhaibhsan leis an àill a bhi 'an glòir maille ri Iosa, fulang maille ri Iosa. Ionnsaich dhomh mo thrioblaid a ghiùlan air dhòigh 's gu'n tig i gu féum sìorruidh do m' anam. Thig crìoch air gach nì a dh' fhuiligeas mi an dràsda; is goirid dioman m' ùine 's an t-saoghal so; cha'n fhada 'th'agam ri fulang. Ach air an ath-bheatha cha tig crìoch. O giùlaineam a'

phian so nach mair ach goirid, 'an dòigh Chrìostail, fhaighidnich, los gu'n seachainn mi a' phian a mhaireas a chaoidh! Ma tha e duilich cur suas leis an trioblaid so, ciamar a dh'fhuiliginn dòruinn shìorruidh ifrinn? 'S ann gus mo theasraiginn bho phéin shìorruidh a leag thusa, a Dhia, pian aimsireil orm. Fuiligidh mi gu toileach le còmhnadh do ghràs. Do thoil-sa, a Dhia uile-ghlic, uile-bheannaichte, agus uile-thròcair-each, gu'n robh diante. Amen.

## URNAIGH ROMH 'N CHOMANACHADH DHEIREANNACH.

An uair a bhios duine tinn a' dol a ghabhail comanachaidh, is còir a' chèarna 's am bi e a chur 'an òrdugh cho glan 's a dh'fhaodar; bòrd a bhi ann 's anart geal glan sgaoilt' air, agus Céusadh 'us dà choinnil; bidh e iomchuidh cuideachd, gloine de dh-uisge 'bhi air.

O SHLANAIR bheannaichte, 'Iosa Chrìosta! tha mi 'creidsinn gu daingean gu'm beil thu da 'rìreamh a làthair anns an t-Sàcramaid urramaich so, a tha mi 'nis a' dol a ghabhail mar lòn-turuis na sìorrachd: tha mi 'creidsinn gur e d'fhìor Fheòil agus d'fhìor Fhuil maille ri d'Anam agus do Dhiadhachd a th' innte. 'S e mo mhiann an t-aran nèamhaidh so fhaotainn, air son d'onaire agus do ghlòir-sa, agus math m' anma, los gu'm bi mi gu sona air mo dhlùthadh riutsa. Ach ciamar is dàna leam teannadh riut; cnuimheag cho truagh, a dhionnsaidh Mòrachd neo-chrìochnaich; peacach cho sa-lach, gu gloine agus naomhachd fhéin? 'S ann 'ad thròcair, uime sin, a tha mi 'cur m' uile earbsa; ach bho'n is e do thoil cuireadh a thoirt dhut fhéin a

dh-ionnsaidh bothain cho bochd, truagh, agus suarach, ris a' chóm so, deònaich, guidhim ort, gràsan, miagh, ùmhlachd, agus cràbhadh a thoirt dhomh, a dh'uidh-eamaicheas àite-tàimh iomchuidh gu gabhail romhad. Glan m' anam bho'n a h-uile smal peacaidh, éid e le trusgan-bainnse na carrantachd, agus sgeadaich e le uile shubhailcean. Thigim h-ugad mar Mhagdalen, gus mo shaoradh bho'n a h-uile olc, agus thusa a ghlacail, m'aona mhath. Tha fuath agam bho ghrunnd mo chridhe air m' uile pheacannan, a chionn gu'n do chuir iad mìothlachd air do mhathas. Tha toil agam an tilgeadh uile sìos aig do chasan, gus am mathar 's an dubhar as iad le d'Fhuil Phrìseil. Tha duilichinn orm air an son, agus bithidh mi duilich, brònach air an son, fhad' 's is beò mi. Ni mi caoidh 'us tuireadh air an son le doilghios-cridhe. Ged a tha iad lìonmhor agus uamhasach, is neoni iad làimh ri d'thròcair do-thomhaiste, agus ri éiric neo-chrìochnach d'Fhala Prìseile. Thoir mathanas dhomh, ma ta, 'Iosa chaoimh. Air sgàth do mhór-iochd, gabh truas rium agus sàbhail mi; a chionn cha tréig thu a chaoidh iadsan a chuireas an dòchas annad. Tha mi 'toirt gaoil dhut, O mo Dhia, le m' uile chridhe, 's le m' uile anam, os cionn gach nì a th' air talamh no air nèamh; co-dhiu 's e mo mhiann gaol a thoirt dhut le dùrachd mo chridhe. Tha mi ga m' liubhairt fhéin dhut gu sìorruidh. O thig agus gabh seilbh 'am chridhe gu là-bhràth. Tha mi ga 'thairgsinn dhut gu h-iomlan. O thig agus las suas e le teine caomh do ghaoil nèamhaidh, agus na sgaradh nithean 'am beatha no 'm bàs mi bhuat tuille. O

Iosa chiùin, deasaich mi gus am beannachd a tha thu brath a bhuileachadh orm fhàilteachadh mar is còir. Irioslaichte 'an cridhe 's 'an inntinn, tha mi 'toirt aoraidh 'us urraim dhut, 's ag aideach 'ad làthair nach 'eil annam ach duslach 'us luath. 'S e earbsa 'ad mhathas a tha 'toirt dànadais dhomh tighinn a d' ionnsaidh, a chionn 's éiginn dhomh gabhail ris nach airidh air mi air sheòl sa bith. *O Thighearna, cha'n fhiach mise gu'n tigeadh tu stigh fo m' fhàrdaich; ach abair am facal a mhàin, agus bithidh m' anam sàbhailte.*

## URNAIGH AN DEIGH A' CHOMANACHAIDH DHEIREANNAICH.

TAING 'us glòir dhut, O Thighearna, a dheònaich 'ad mhór-chaoimhneas tighinn a shealltainn orm, agus furtachd a thoirt do m' anam féumach. Leig le d' sheirbhiseach a nis triall ann an sìth, a réir d' fhacail. Thàinig thu a choimhead orm, agus cha dhealaich mi riut. A nis gabhaidh mi mo chead de'n t-saoghal gu toileach; agus théid mi 'd choinnimh-sa, a Dhia, le sòlas.

O Iosa chaoimh, cha dhealaich mi riut gu sìorruidh. Tha mi 'nise air mo dhlùthadh riut gu teann, annadsa bithidh mi beò, annadsa gheabh mi bàs, agus annadsa tha mi 'n earbsa 'bhi 'còmhnaidh gu bràch.

Cha'n 'eil 's a' bheatha so ach trioblaid 'us anshocair; 's e mo mhiann a bhi air m' fhuasgladh 's a bhi maille ri Crìosta.

Ged a ghluaiseas mi ann an sgàil a' bhàis, cha'n

éirich béud dhomh, bho'n a tha thusa ann am chuideachda, a Thighearna. Mar a tha am fiadh an déigh air uisge an fhuarain, mar sin tha m' anam 'an tòir ort; tha m' anam tartmhor 'an geall air òl á tobar na beatha.

O mo Dhia, c'uin a théid mi 'd làthair! O Iosa, thoir do bheannachd dhomh, agus socraich m' anam ann an sìth shìorruidh; ann am fois nach fhaigh mi ach bhuatsa a mhàin; ann am fois nach cuir mo nàmhaid a dhìth orm.

Is fhada leam gus am bi mi 'd chuideachda ann an sòlas sìorruidh; is truagh nach robh m' anam aig fois; 's ann annadsa, a Dhia, a tha sòlas rìgheachd fhlathanais.

Ciod e mo ghnothach-sa tuille ris an t-saoghal? Dé a tha bhuam ann am flathanas ach thusa, mo Dhia? 'Ad lamhan-sa tha mi 'liubhairt mo spioraid: Iosa, glac m' anam 'us thoir gu sòlas sìorruidh e. Amen.

## URNAIGH ROMH'N OLA DHEIREANNAICH.

O THIGHEARNA Iosa Chrìosta, tha thu ann ad mhór-iochd a' freasdal oirnn le d' chuideachadh làidir anns gach gàbhadh 'us cunnart 'am bi sinn: deònaich mise 'dhianamh toillteanach air na gràsan a tha fuaighte ris an t-sàcramaid a tha mi 'dol a ghlacail an dràsda. Dh'òrdaich thu sàcramaid na h-Ola Deireannaiche gu furtachadh air na daoine a tha'n dòruinn, agus ann an riatanas àraid air taic agus air misnich; tha mise deònach air an leigheas spioradail so 'ghlacail.

air son na crìche gus an do shònraich thu i. Deònaich, a Thighearna, gu'n tig an t-ùngadh naomh so gu féum dhomh, gu m' anam a leigheas bho na créuchdan a dh'fhàg am peacadh air; gus mo neartachadh 'an aghaidh gach buairidh; gu taic a dhianamh dhomh 'am thrioblaid, 's 'am dhòruinn; agus, a réir do thoile naoimh-sa, gu m' ullachadh gu bàs beannaichte. Ma tha thu 'faicinn gu'm bi slàinte do m' choluinn na 'cuideachadh gu m' anam a shàbhaladh, biodh so na 'mhiadhon gus a tilleadh ga m' ionnsaidh. Ach tha mi làn-strìochdte do d' thoil naoimh. Is deònaiche mi air do thoil-sa 'dhianamh na 'bhi beò 's an t-saoghal so. Dian rium a réir 's mar a tha thu 'faicinn a's fhèarr do m' anam. So aon iarrtas mo chridhe, do thoil-sa 'bhi diante. Thoir dhomh slàinte no easlainte, beatha no bàs, do thoil phrìseil-sa gu'n robh diante, 's cha'n e mo thoil-sa. Is mutha an toilìnntinn leam do thoil-sa 'bhi diante, na deich mìle saoghal a bhi agam. Bu ghnothach àghor dhòmhsa na'n dianadh mo choluinn a thilgeadh a dh-ionnsaidh na h-ùrach as an d' thàinig i, dìoladh air son nam fiachan a th' agad orm. Bha mo shùilean fosgailte do ghòraiche; bha mi 'toirt cluaise do chùlchainnt, do dhroch-cainnt, 's do chainnt dhiamhain; bha mi 'toirt as-onair dhut le m' theanga, 's le m' ana-measarrachd; bha mo lamhan ag cur air 'aghart an uilc; bha mo chasan ag gluasad 'an céumannan na h-aimideachd. Leis an Ola Naoimh so, agus le ùrnaigh na h-Eaglaise, thoir dhomh mathanas, a Thighearna, anns gach peacadh a rinn mi le m' chéudan-corporra; biodh na dorsan sin a leig am peacadh a stigh gu m'

anam a nise dùinte air an t-saoghal so. Biodh mo shùilean fosgailte dhutsa a mhàin; biodh mo chluasan ag éisdeachd ri d' fhàintean; biodh mo theanga gun tàmh ag iarraidh iochd agus tròcair ort. Dìreadh m'ùrnaigh mar ìobairt thaitnich 'ad fhianuis; biodh mo lamhan togte suas ri nèamh ag iarraidh mathanais 'am pheacannan; gluaiseadh mo chasan 'ad shlighean, agus biodh mo chridhe na 'thèampull beò aig an Spiorad Naomh. Ann ad lamhan, O Iosa, air am beil gaol mo chridhe, tha mi 'liubhairt m'anma. Annadsa bithidh mi beò, annadsa gheabh mi bàs, annadsa ni mi còmhnaidh, agus annadsa tha mi 'n dòchas gu'n sealbhaich mi a' bheatha shìorruidh. Amen.

## URNAIGH AN DEIGH NA H-OLA DEIREANNAICHE.

O MO Dhia, is tusa 'chruthaich, a shàbhail, 's a naomhaich mi, 's a rinn fuasgladh orm ann an ioma cunnart 'us gàbhadh, a thaobh anma agus coluinne. Bheathaich thu mi le Sàcramaid dhiadhaidh do Chuirp, agus d' Ola prìseile; agus dheònaich thu dhòmh dleasnas na h-Eaglaise, ged is ioma h-aon a bu toillteanaiche na mi a fhuair bàs obann as 'aonais.

Air son nan gràsan so, 's nan tìodhlaicean móra a bhuilich thu orm, tha mi 'toirt móran tainge dhut; tha mi 'tairgsinn mo chridhe dhut mar ìobairt-loisgte, seall air le tlachd 's le bàigh. Cha 'n iarr mi 'bhi saor bho m' anshocair; bho'n is ann agadsa 'tha fios air an ni 'thig gu m' fhéum. Deònaich gu'm fuilig

mi gun ghearan, 's gu'n giùlain mi gu foighidneach gach crois agus trioblaid a thig bho d' làimh; ma 's e do thoil bheannaichte mo choluinn lag a phianadh le barrachd cràidh 'us dòruinne na tha mi 'fulang an dràsda, O Thighearna, tha mi toileach cur suas leis, agus a bhi strìochdte do d' thoil naoimh anns gach nì. O mo Dhia, éisd ri aon achanaich, 's i sin, gu'n tig am bàs orm ann an staid nan gràs, agus gu'm faigh mi, 'an déigh trioblaid 'us anshocair na beatha so, seilbh ann an rìgheachd na glòire, gu 'bhi 'seinn do chliù maille ris na Naoimh ann an sòlas sìorruidh. Amen.

## LEADAN DHAOINE TINNE.

A THIGHEARNA, dian tròcair.
A Chriosta, dian tròcair.
A Thighearna, dian tròcair.
A Naomh Mhoire, *Guidh air a shon* (son).
'Ainglean 'us 'Ardainglean naomh uile, *Guidhibh air a shon* (son).
N. Abel, *Guidh air a shon* (son).
A Chòisridh bheannaichte uile, *Guidhibh &c.*
N. Abraham, *Guidh, &c.*
N. Eoin-Bhaiste, *Guidh, &c.*
N. Ioseph, *Guidh, &c.*
Athraichean 'us 'Fhàidhean naomh uile, *Guidhibh, &c.*
N. Peadar, *Guidh, &c.*
N. Pòl, *Guidh, &c.*
N. Aindris, *Guidh, &c.*
N. Eoin, *Guidh, &c.*

'Ostala 's a Shoisgeulaiche naomh uile, *Guidhibh, &c.*
'Uile Dheisciobuile naomh an Tighearna, *Guidhibh, &c.*
Anaoidheana naomh uile, *Guidhibh, &c.*
N. Stephain, *Guidh, &c.*
N. Labhruinn, *Guidh, &c.*
A Mhairtirean naomh uile, *Guidhibh, &c.*
N. Silbhester, *Guidh, &c.*
N. Grigori, *Guidh, &c.*
N. Uistein, *Guidh, &c.*
'Easpuigean 'us 'Aidmheiliche naomh uile, *Guidhibh, &c.*
N. Benedic, *Guidh, &c.*
N. Franse, *Guidh, &c.*
A Mhanaichean agus 'Aonaranaich naomh uile, *Guidhibh, &c.*
N. Moire Magdalen, *guidh, &c.*
N. Liùsaidh, *guidh, &c.*
'Oighean 's a Bhantraichean naomh uile, *Guidhibh, &c.*
A Naoimh 's a Bhan-naoimh Dhé uile, *Dianaibh eadarghuidhe air a shon* (son).
Bi tròcaireach, *Dian fathamas ris* (rithe), *O Thighearna.*
Bi tròcaireach, *Saor e* (i), *O Thighearna.*

Bi tròcaireach,
Bho d' fheirg,
Bho ghàbhadh a' bhàis,
Bho dhroch bhàs,
Bho phian ifrinn,
Bho gach olc,

*Saore* (i), *&c.*

Bho chumhachd an droch-spioraid,
As leth do Bhreith,
As leth do chroise 's do phàise,
As leth do Bhàis agus do Thìodhlacaidh.
As leth d' Aiseirigh glòrmhoire,
As leth do Dheasghabhail mìorailtich,
As leth gràsan an Spioraid Naoimh an Comhfhurtair,
Air latha a' bhreitheanais,
Sinne na peacaich,
*Deònaich éisdeachd ruinn.*
Thu 'bhi bàigheil ris *(rithe)*,
*Deònaich éisdeachd ruinn.*
A Thighearna, dian tròcair òirnn.
A Chrìosta, dian tròcair òirnn.
A Thighearna, dian tròcair òirnn.

*Saor e (i), O Thighearna.*

Agus 'nuair a tha an t-anam ann an cruaidh spàirn a' bhàis, theirear :

*Dianamaid Urnaigh.*

IMICH as an t-saoghal so, O anam Chrìostail, ann an ainm Dhé an t-Athair uile-chumhachdach, a chruthaich thu : ann an ainm Iosa Chrìosta, Mac an Dé bheò, a dh' fhuilig air do shon : ann an ainm an Spioraid Naoimh, leis an deach do naomhachadh : ann an ainm nan Aingeal agus nan Ardaingeal : ann an ainm nan Cathraichean agus nam Feartan ; ann an ainm nam Prionnsaichean agus nan Cumhachdan : ann an ainm nan Cherubim agus nan Seraphim ; ann an ainm nan Athraichean-Naomh agus nam Fàidhean ; ann an ainm nan Ostal agus nan Soisgeulach

naomh; ann an ainm nam Mairtirean agus nan aid-mheileach naomh; ann an ainm nam Manach agus nan Aonaran naomh; ann an ainm nan Oighean naomh, agus Naoimh agus Ban-naoimh Dhé uile; an diugh biodh do thuinidh 'an sìth, agus do dhachaidh ann an Sion naomh. Tromh Iosa Crìosta ar Tighearna. Amen.

A Dhia na h-iochd, a Dhia na tròcaire, a tha le miad do bhàigh a' toirt a' pheacaidh air falbh leis an aithreachas, 's a tha 'leaghadh as nan ciontan a chaidh seachad ann am fialachd do ghràs; thoir sùil fhial air N. so do sheirbhiseach *(bhan-sheirbhiseach)*, agus air ar n-iarraidh éisd ri 'achanaich *(h-achanaich)*, a' sir-eadh le uile dhùrachd a chridhe *(cridhe)* mathanais na 'uile *(h-uile)* pheacannan. Leighis ann *(innte)*, 'Athair na tròcaire, gach nì a tha breòite le laigse shaoghalta, no truaillidh le ceilg an droch-spioraid, agus snaim e *(i)* ri corp d' Eaglais fhéin, mar bhall a chaidh a cheannach leat. Gabh truas, a Thighearna, ri 'osnaich *(h-osnaich)*, gabh truas ri 'dheòir *('deòir)*: agus bho nach ann 'an nì sa bith eile, ach ann ad iochd-sa a tha bun a dhòchais *(dòchais)*, thoir sìth dha *(dhi)* fo dhìomhaireachd do sgéithe. Tromh Chrìosta ar Tighearna. Amen.

Ris an Dia uile-chumhachdach tha mi ga d'earbsa, a bhràthair *(phiuthar)* ro-ghaolaich, agus ga d'liubh-airt dhàsan leis an leis thu mar chréutair: air chor, 's an uair a phàidheas tu leis a' bhàs dlighe do nàduir, gu'n till thu ris an Tì a chruthaich thu, agus a dhealbh thu á criadh an talmhainn. A' falbh as a' choluinn, ma ta, gu'm b' e cuideachd gheal nan

Aingeal a chòmhlaicheas d' anam: gu'm b' e cùirt nan Ostal le 'm fàilt shèimh a thig 'ad fhianuis: gu'm b' e armailte buadhach nan geal Mhairtirean a thig 'ad dhàil: gu'm b'iad na h-Aidmheilich, cruinn mar lilidh geal, a dh'iadhas umad: gu'm b' e co-sheirm éibhinn nan Oighean a ghabhas greim dhìot, agus a bheir gu fois shaibhir thu ann am broilleach nan athraichean naomh; gu'm b' ann le aoigh agus gean na 'aodann a nochdar dhut Iosa Crìosta, ga d' ghairm 'am fochair a chàirdean: gu'm bu fada bhuat gach nì a dhìolar 'an dorchadas, a smachdaichear 's an teine, 's a dhìtear gu dòruinn shìorruidh: géilleadh dhut Sàtan an uilc, maille ri 'chombaich: critheadh e romh d' thigheachd 'am measg nan Aingeal: teicheadh e le fuathas gu 'aibheis dhuibh, shìorruidh fhéin. Eireadh Dia, 's biodh a naimhdean air an sgapadh: teicheadh a luchd-fuath as 'fhianuis, meathadh iad as mar an deathach; mar a leaghas a' chéir ri aodann an teine, caitheadh na peacaich as 'an làthair Dhé: ach aig na daoine-cearta biodh cuilm, biodh aighir 'an làthair Dhé. Mar sin le fiamh air an gonadh biodh ceathairne an dorchadais, agus aig gaisreadh Shàtain na biodh de dhànadas ceap-aimhleis a chur 'ad shlighe. Saoradh Crìosta thu bho phéin, a chéusadh air do shon; saoradh Crìosta thu bho bhàs sìorruidh, a dheònaich am bàs fhulang air do shon; suidhicheadh Crìosta, Mac an Dé bheò, thu ann am pàras àillidh nan séud; cunntadh am Buachaille fìrinneach ud thu 'an àirimh a thréud. Glanadh e thu bho d' pheacannan gu léir, agus am measg a dhaoine-taghte tilgeadh e do

chrannchur: gu'm b' ann aghaidh ri aghaidh a chì thu do Shlànair, agus gu bràch gu'm b' ann a bhios do shùil shona ag coimhead air fuaran àghor na fìrinne, agus gu'm b' ann 'an comunn nan Naomh a léumas d' anam le sòlas fo dhèarrsadh an t-soluis shìorruidh. Amen.

Thoir, O Thighearna, do sheirbhiseach *(bhan-sheirbhiseach)* gu ionad na beatha, ris am beil a dhùil *(dùil)* bho d' thròcair.

R. *Amen.*

Saor, O Thighearna, anam do sheirbhisich *(bhan-sheirbhisich)*, bho uile chunnartan iutharna, bho'n a h-uile péin, 's bho'n a h-uile truaighe.

R. *Amen.*

Saor, O Thighearna, anam do sheirbhisich *(bhan-sheirbhisich)*, mar a shaor thu Enoch agus Elias bho bhàs cumanta chlann-daoine.

R. *Amen.*

Saor, O Thighearna, anam do sheirbhisich *(bhan-sheirbhisich)*, mar a shaor thu Noä bho'n tuil.

R. *Amen.*

Saor, O Thighearna, anam do sheirbhisich *(bhan-sheirbhisich)*, mar a shaor thu Abraham bho Ur nan Caldéäch.

R. *Amen.*

Saor, O Thighearna, anam do sheirbhisich *(bhan-sheirbhisich)*, mar a shaor thu Iob bho 'uile dhòr-uinnean.

R. *Amen.*

Saor, O Thighearna, anam do sheirbhisich *(bhan-sheirbhisich)*, mar a shaor thu Isaac bho 'bhi na 'ìobairt fo làimh 'athar.

R. *Amen.*

Saor, O Thighearna, anam do sheirbhisich (*bhan-sheirbhisich*), mar a shaor thu Lot bho Shodom 's bho lasraichean teine.

R. *Amen.*

Saor, O Thighearna, anam do sheirbhisich (*bhan-sheirbhisich*), mar a shaor thu Maois bho làimh Phàrao rìgh na h-Eiphit.

R. *Amen.*

Saor, O Thighearna, anam do sheirbhisich (*bhan-sheirbhisich*), mar a shaor thu Daniel bho shloc nan leomhan.

R. *Amen.*

Saor, O Thighearna, anam do sheirbhisich (*bhan-sheirbhisich*), mar a shaor thu an triùir chloinne bho 'n àmhuinn theine, 's bho làimh an droch rìgh.

R. *Amen.*

Saor, O Thighearna, anam do sheirbhisich (*bhan-sheirbhisich*), mar a shaor thu Susanna bho aithis bhréige.

R. *Amen.*

Saor, O Thighearna, anam do sheirbhisich (*bhan-sheirbhisich*), mar a shaor thu Dàbhaidh bho làimh righ Sàl agus Gholiah.

R. *Amen.*

Saor, O Thighearna, anam do sheirbhisich (*bhan-sheirbhisich*), mar a shaor thu Peadar 'us Pòl bho phrìosan.

R. *Amen.*

Agus mar a shaor thu an òigh 's a' bhana-mhairtir bheannaichte Tecla bho thrì dòruinnean cruaidhe,

amhuil sin deònaich anam do sheirbhisich (*bhan-sheirbhisich*) so a shaoradh, agus a chur (*cur*) maille riut ann an seilbh na beatha sìorruidh.

R. *Amen.*

*Dianamaid ùrnaigh.*

THA sinn ag earbsa riut, O Thighearna, anam do sheirbhisich (*bhan-sheirbhisich*) N. agus 'se ar n-achanaich riut, Iosa Chrìosta, a Shlànair an t-saoghail, nach diùlt thu an t-anam so, a thàinig thu 'shireadh gu tròcaireach gu talamh, a chur an asgail nan Athraichean-Naomh. Gabh, a Thighearna, ri 'anam (*h-anam*), a chaidh a chruthachadh, cha'n ann le diathan eile, ach leatsa an t-aon Dia beò agus fìrinneach : oir Dia eile cha'n 'eil ann ach thusa, agus fear do ghnìomh cha'n 'eil ri 'fhaotainn. Thoir sòlas do'n anam so na d' làthair, na cùm cuimhne air a sheann (*seann*) chiontan, no air a' mhisg a dh'fhaodadh droch thogradh a lasadh na 'inntinn (*h-inntinn*). Ge do dh-éirich dha (*dhi*) am peacadh a dhianamh, cha d'àicheadh leis (*leatha*) an t-Athair, 's am Mac, 's an Spiorad Naomh, ach chreid e (*i*) annta, 's bha éud diadhaidh na 'chridhe (*cridhe*), agus do'n Dia a rinn gach ni thug e (*i*) aoradh gu dligheach.

*Dianamaid ùrnaigh.*

Na agair air (*oirre*), tha sinn ag guidhe ort O Thighearna, peacannan na h-òige agus an aineolais; ach a réir do mhór-thròcaire fhéin bi cuimhneach air a leas ann an solus do ghlòire. Fosgladh

flathanas roimhe (*roimpe*); biodh toilìnntinn air na h-Ainglean. Gu d' rìgheachd, a Thighearna, gabh do sheirbhiseach (*bhan-sheirbhiseach*). Gabhadh Naomh Micheil Ardaingeal Dhé aig am beil ceannfeadhnas air feachd fhlathanais, greim dheth (*dhi*). Na 'choinnimh (*'coinn-*) thigeadh Ainglean Dhé agus thugadh iad e (*i*) gu baile glòrmhor Ierùsaleim. Cuireadh an t-Ostal Peadar beannaichte, a fhuair bho Dhia iuchraichean fhlathanais, furan air (*oirre*). Dianadh Naomh Pòl, a thoill a bhi na 'shaghach taghte, a chòmhnadh (*còmh-*). Biodh naomh Eoin, an t-Ostal ionmhuinn a fhuair sealladh air dìomhaireachd fhlathanais, na 'eadarghuidhear air a shon (*son*). Dianadh na Naoimh air fad agus daoinetaghte Dhé, a dh' fhuilig anns a' bheatha so dòruinn air son Chrìosta, eadarghuidhe air a shon (*son*). Air chor 's gu'm faod e (*i*) 'an déigh bristeadh á prìosan na feòla, ruighinn air glòir rìgheachd fhlathanais, le comaradh Iosa Chrìosta ar Tighearna. A tha beò 's a' riaghladh maille ris an Athair, agus ris an Spiorad Naomh, bho shaoghal gu saoghal. Amen.

*Nuair a chaochlas e* (i), *theirear.*

Thigibh, a Naomha Dhé uile, thigibh uile Ainglean an Tighearna, agus glacaibh 'anam (*a h-anam*), agus thugaibh e 'an làthair an Tì a's àirde.

V. Gu'm b'e Crìosta a rinn do ghairm a ghabhas greim dhìot; gu'm b' iad na h-Ainglean a ghlacas tu, agus a chuireas an uchd Abrahaim thu, 's 'an làthair an Tì a's àirde.

R. *Glacaibh 'anam (a h-anam).*

V. Fois shìorruidh thoir dha (*dhi*) a Thighearna, agus solus nach dìbir dèarrsadh air (oirre).

R. *Thugaibh e 'an làthair an Tì a's àirde.*

A Thighearna, dian trocair òirnn. A Chriosta, dian trocair òirnn. A Thighearna, dian trocair òirnn.

Ar n-Athair, &c. (*le guth ìosal*).

V. 'S na leig ann am buaireadh sinn.

R. *Ach saor sinn bho 'n olc.*

V. Fois shìorruidh thoir dha (*dhi*) a Thighearna.

R. *Agus solus nach dìbir dèarrsadh air (oirre).*

V. Bho dhorsan ifrinn.

R. *Teasraig 'anam (a h-anam), O Thighearna.*

V. A Thighearna, éisd ri m' achanaich.

R. *Agus gu d' ionnsaidh thigeadh mo ghuth.*

V. Gu'n robh an Tighearna maille ribh.

R. *Agus ri d' spiorad-sa.*

*Dianamaid ùrnaigh.*

Riutsa, a Thighearna, tha sinn ag earbsa anam do sheirbhisich (*bhan-*) N. gu 'bhi maireann maille riut 'an déis a' bheatha so a thréigsinn : agus na ciontan a rinn e (*i*) na 'bheatha (*'beatha*) le laigse a nàduir, glan thusa bhuaithe (*bhuaipe*) na d' mhòr thròcair. As leth Iosa Chrìosta ar Tighearna. Amen.

# AIR SON NAM MARBH.

## LEADAN AIR SON NAM MARBH.

A THIGHEARNA, dian tròcair òirnn.
A Chrìosta, dian tròcair òirnn.
A Thighearna, dian tròcair òirnn.
'Iosa, éisd ri'r n-ùrnaigh.
A Thighearna Iosa, thoir dhuinn ar n-achanaich.
O Dhia Athair, a Chruthadair an t-saoghail,
*Dian tròcair air anmannan nam marbh-chreideach.*
O Dhia a Mhic, a Shlànair a chinnidh-dhaonda,
*Saor anmannan nam marbh-chreideach.*
O Dhia a Spioraid Naoimh, a ni foirfe na daoine taghte,
*Coimhlion sòlas nam marbh-chreideach.*
O Thrìonaid naomh, aon Dia ann an trì pearsachan,
*Thoir fois do dh-anmannan nam marbh-chreideach.*
'Oigh Moire bheannaichte, a chaidh a thoirt suas gu buadhor gu rìgheachd do Mhic, tromh ghràsan sònraichte,
*Guidh air son anmannan nam marbh-chreideach.*
'Ainglean beannaichte, a rinn féum math de chiad ghnìomh ur toile, 's a fhuair seilbh air sonas neo-chaochlaideach.
'Athraichean beannaichte, a bha air ur lìonadh le sòlas an uair a thug Slànair a chinnidh-dhaonda fuasgladh dhuibh as a' phrìosan anns an robh sibh fada fo chuibhrichean.

*Guidhibh, &c.*

'Fhàidhean beannaichte, a bha, 'an déigh feith-eamh le faighidin air teachd a' *Mhessìa* air ur lìonadh le aoibhneas le e-fhéin a thighinn gu'r sealltainn.

A Naoimh beannaichte, a chaidh, aig aiseirigh ghlòrmhoir ar Slànair, a thoirt á *Limbo* gu làth-aireachd shoilleir Dhé.

'Ostala beannaichte, a shuidheas air an latha ghàbhaidh, dheireannach, air dà chathair dhiag, a thoirt breith air dà thréubh dhiag Israeil.

A Dheisciobl beannaichte ar Tighearna, a lean a chéumannan naomh ann an rathad cumhang na foirfeachd.

A Mhairtirean beannaichte, a chaidh romh mhuir ruadh ur fala fhéin, 's gun fhuireach ri dol romh ànradh an fhàsaich, a chaidh dìreach do thalamh a' ghealltanais.

'Aidmheiliche beannaichte, a chuir suarach faoineis an t-saoghail, 's a leag ur n-ìnntinn gu h-iomlan air aoibhneas fhlathanais, 's a tha 'n làn-sheilbh ur miann.

'Oighean beannaichte, a bha a ghnàth na'r fair-eachadh a' feitheamh le ur lòchrain uidheamaichte air ciad-thighinn fhir-na-bainse, gu dol a stigh leis thun na cuirme.

A Naoimh beannaichte gu léir, a bha làn iomchuidh, le 'bhi saor bho ghaol mì-riaghailteach gach nì cruthaichte, gu dol gun dàil 'an cuideachda ur Cruthadair.

Bi tròcaireach, O Thighearna,
*Agus math am peacannan.*

*Guidhibh air son anmannan nam marbh-chreidleach.*

Bi tròcaireach, O Thighearna,
*Agus éisd ri'r n-ùrnaighean.*

Bho sgàil a' bhàis far am beil iad na'n suidhe, gun dealradh solus do ghnùise,
*Saor iad, O Thighearna.*

Bho'n a h-uile olc a bheir am féin-thoileachadh 's an t-saoghal so orra 's an ath-shaoghal,

Bho d' mhìghean a bhrosnaich iad le'n dearmad, 's le 'm mì-thaingeileachd,

Bho phian Phurgadair a leag do cheartas orra, air son am peacannan neo-dhìolte,

Bho dhòruinnean na's truime gun choimeas na na piantan a's cràitiche 's a' bheatha so,

Bho'n phrìosan as nach tigear, gus am pàidhear am fàirdein deireannach,

As leth lìonmhoiread do thròcairean, a tha daonnan iochdor ri laigse-nàduir.

As leth feart do Chroise, air an d' rinn thu réite eadar an saoghal agus d' Athair,

As leth do Théarnaidh bhuadhoir gu ifrinn, gu cuibhrichean a' bhàis a bhristeadh,

As leth d' Aiseirigh ghlòrmhoir bho 'n uaigh, gu rìgheachd nèamh fhosgladh,

As leth do Dheasghabhail bhuadhoir gu flathanas, a thoirt braighdeanais 'an daorsa,

As leth do Thigheachd ghàbhaidh a thoirt breith air an t-saoghal.

*Saor iad, O Thighearna.*

Sinne na peacaich,
*Deònaich éisdeachd ruinn.*

Gu'm b'e do thoil an lath' a luathachadh air an saorar do chreidich bho thuinidh a' bhròin,

Gu'm b'e do thoil tìm an dìolaidh a ghiorrachadh, 's an gabhail a stigh gu luath gu d' ionaid-naomh air nèamh,

Gu'm b'e do thoil, as leth ùrnaighean 'us deagh-ghnìomhannan diante na d' Eaglais, an gabhail a stigh gu d' phàilliunan sìorruidh,

Gu'm b'e do thoil luaidheachd uile-luachmhor d' ìobairte a ghabhail mar dhìoladh air son am peacannan,

Gu'n dian sealladh beannaichte Iosa furtachadh orra, 's gu'n dealraich a ghlòir neo-chaochlaideach orra,

*Deònaich éisdeachd ruinn.*

A Mhic Dhé,

*Deònaich éisdeachd ruinn.*

'Uain Dhé, a thig ann an glòir a thoirt breitheanais air bheò 's air mhairbh,

*Thoir fois do dh-anmannan nam marbh-chreideach.*

'Uain Dhé, a bheir crith air an talamh, 's a bheir air na spéuran leaghadh na d' fhianuis,

*Thoir fois do dh-anmannan nam marbh-chreideach.*

'Uain Dhé, aig am beil ainmeannan nan daoinetaghte sgrìbhte ann an leabhar-na-beatha,

*Thoir fois shìorruidh do dh-anmannan nam marbh-chreideach.*

*Ant.* O Thighearna, saor sinne agus do chreidich gu léir air an là uamhasach sin, an uair a thig dorchadas air a' ghréin agus air a' ghealaich, agus a thuiteas na réultan bho nèamh; air là na truaighe, air an là ghàbhaidh sin, an uair a chritheas nèamh agus talamh, 's a thig Iosa le mòrachd ghlòrmhoir, 's le Ainglean gun airimh a thoirt breith air an t-saoghal le teine.

V. O Thighearna, tiarainn sinn air an latha eagalach sin.

R. Agus cuir maille ris na daoine beannaichte sinn air do làimh dheis gu sìorruidh.

V. O Thighearna, éisd ri m' urnaigh.

R. Agus gu d'ionnsaidh thigeadh mo ghuth.

O Dhia shìorruidh, a thug fàinte do gach aon a' charrantachd a chleachdadh, ach a dh' òrdaich urram sònraichte a thoirt do phàrantan, do chàirdean, 's do na h-uile neach a ni féum dhuinn; deònaich bho'n is iad a thug a dh-ionnsaidh an t-saoghail sinn, 's a rinn ioma còmhnadh ruinn, gu'n coisinn ar n-achanaich dhaibh a bhi gun dàil air an saoradh bho dhòruinn, 's an rathad fhaotainn réidh gu sòlas sìorruidh; tromh Iosa Crìosta ar Tighearna. Amen.

O Thighearna, a tha làn gliocais 'us tròcaire! le d' òrdugh-sa cha'n 'eil sinn anns a' bheatha so ach air turus gu sìorrachd; cha d' thug thu dhuinn comas aithreachas a dhianamh ach anns an t-saoghal so a mhàin, 's tha dòruinn no sòlas agad a' feitheamh oirnn 's an ath-shaoghal a réir ar caithimh-bheatha: deònaich dhuinne a tha fhathasd beò, agus comasach air réit a dhianamh riut, gràsan a stiuireas sinn gun seachran air an t-slighe dhìrich gu flathanas, los nach bi peacadh, no dìth uidheamachaidh òirnn aig an uair dheireannaich, ach an uair a théid ar coluinnean sìos do'n uaigh gu'n téid ar n-anmannan suas gu d' ionnsaidh a ghabhail còmhnaidh ann an àros na sìthe 's an t-sòlais shìorruidh; tromh Iosa Crìosta ar Tighearna agus ar Slànair. Amen.

*Urnaigh air son nam Marbh-Chreideach gu h-iomlan.*

O DHIA, a Chruthadair, agus a Shlànair nan creideach gu léir, thoir do dh-anmannan do sheirbhiseach làn-mhathanas 'n am peacannan, 's biodh iad air an saoradh bhuapa mar is deònach leo, tromh thoradh d' achanaiche diadhaidh-sa, a tha beò 's a' riaghladh fad shaoghal nan saoghal. Amen.

## CONAIR AIR SON NAM MARBH-CHREIDEACH.

*Laghaidh.*

i. 7 bliadhna 's 7 carghuis air son nan gnìomh creidimh, dòchais, agus gràidh, agus 300 latha air son gach uair a theirear : A chridhe chaoimh, &c.

*So air a' chrois :—*

Paidir 'us Beannachadh Moire.

*So air a h-uile Griogaig Mhóir :—*

Fois shìorruidh thoir dhaibh, a Thighearna, agus solus sìorruidh dearrsadh orra.

Tha mi 'creidsinn annad, a Dhia, a chionn gur tu an Fhìrinn fhéin.

Tha mi 'cur mo dhòchais annad, a chionn gu'm beil thu uile-mhathasach.

Tha mi 'toirt gaoil dhut le m' uile chridhe, agus os cionn a h-uile ni, a chionn gur tu am mathas fhéin, agus air son do ghaoil-sa tha mi 'toirt gaoil dh'am choimhearsnach mar dhomh-fhéin.

*So air a h-uile Griogaig Bhig :—*

A Chridhe Chaoimh Moire, bi 'd aobhar-sàbhalaidh dhomh.

*Agus mar cheann-fìnide air a' chonair, abair :—*

Paidir 'us Beannachadh Moire.

## URNAIGHEAN AIR SON NAM MARBH.

100 latha laghaidh aon uair 's an latha.

### *Didònaich.*

O THIGHEARNA a Dhia Uile-chumhachdaich, guidhim ort, as leth na Fala Prìseil a dhòirt Iosa do Mhac diadhaidh anns a' ghàradh, saor na h-anmannan a tha 'am Purgadair, agus gu sònraichte an t-anam sin a's oirchiosaiche dhiùbh; agus deònaich a thoirt gu d' ghlòir, gu 'bhi 'an sin a' toirt molaidh 'us beannachaidh dhut gu sìorruidh. Amen.

*Ar n-Athair. Fàilte. As an doimhneachd (sl. 129).*

### *Diluain.*

O Thighearna a Dhia Uile-chumhachdaich, guidhim ort, as leth na Fala Prìseil a dhòirt Iosa do Mhac diadhaidh, le a sgiùrsadh goirt, saor na h-anmannan a tha 'am Purgadair, agus gu sònraichte an t-anam sin dhiùbh a's faisge air dol a stigh gu d' ghlòir, los gu'n grad-thòisich e air a bhi 'toirt molaidh 'us beannachaidh dhut gu sìorruidh. Amen.

*Ar n-Athair. Fàilte. As an doimhneachd.*

*Dimàirt.*

O Thighearna a Dhia Uile-chumhachdaich, guidhim ort, as leth na Fala Prìseil a dhòirt Iosa do Mhac diadhaidh le 'Chrùnadh gu goirt le droigheann, saor na h-anmannan a tha 'am Purgadair, agus gu sònraichte am fear sin dhiùbh air am bu deireannaiche a thigeadh ionad-nam-pian sin fhàgail, los nach bi a' mhoille cho mór gus am bi e 'toirt molaidh 'us beannachaidh dhut gu sìorruidh. Amen.

*Ar n-Athair. Fàilte. As an doimhneachd.*

*Diciadaoin.*

O Thighearna a Dhia Uile-chumhachdaich, guidhim ort, as leth na Fala Prìseil a dhòirt Iosa do Mhac diadhaidh air feadh shràidean Ierùsaleim ag giùlan na croise air a ghuailnean naomh, saor na h-anmannan a tha 'am Purgadair, gu sònraichte am fear sin dhiùbh a's pailte de thoillteanas 'ad làthair; los, air a' chathair ghlòire sin a tha a' feitheamh ris gu'n àrd-mhol agus gu'm beannaich e thu gu sìorruidh. Àmen.

*Ar n-Athair. Fàilte. As an doimhneachd.*

*Diordaoin.*

O Thighearna a Dhia Uile-chumhachdaich, guidhim ort, as leth Corp agus Fuil Phrìseil Iosa do Mhac diadhaidh, a thug e le a làimh fhéin mu'n d' fhuilig e dh'a Ostail ionmhuinn gu 'bhı dhaibh mar bhiadh 's mar dhibh, agus a dh' fhàg e aig 'Eaglais fhéin gu h-iomlan gu 'bhi na 'shìor-ìobairt agus na lòn-beatha dh'a chreidich fhéin, saor na h-anmannan a tha 'am

Purgadair, agus gu sònraichte am fear sin dhiùbh a bu deòthasaiche mu mhistire so a' ghaoil neo-chrìochnaich; los maille ris a' Mhac dhiadhaidh chiadna sin agus maille ris an Spiorad Naomh, gu'm bi e, a thaobh do ghaoil 's a' mhistire, a' toirt cliù dhut 'an glòir shìorruidh. Amen.

*Ar n-Athair. Fàilte. As an doimhneachd.*

*Dihaoine.*

O Thighearna a Dhia Uile-chumhachdaich, guidhim ort, as leth na Fala Prìseil a dhòirt Iosa do Mhac diadhaidh coimir an latha an diugh air fiodh na croise á 'lamhan 's á 'chasan naomh, saor na h-anmannan a tha 'am Purgadair, agus gu sònraichte an t-anam sin a's mutha 'tha e mar fhiachaibh orm guidhe air a shon; los nach cùm mise le dearmad e bho 'bhi a' toirt cliù dhut 'ad ghlòir agus ga d' bheannachadh gu sìorruidh. Amen.

*Ar n-Athair. Fàilte. As an doimhneachd.*

*Disathurna.*

O Thighearna a Dhia Uile-chumhachdaich, guidhim ort, as leth na Fala Prìseil a thaom á Taobh do Mhic dhiadhaidh Iosa 'an làthair a Mhàthar agus a chràidh gu ro-ghoirt i, saor na h-anmannan a tha 'am Purgadair, agus gu sònraichte am fear sin dhiùbh uile a bu deòthasaiche uimpe-se; los gu'm buannaichd e gun dàil do ghlòir, 'an sin gu 'bhi 'toirt molaidh dhut innte-se agus dhithse annadsa, fad shaoghal gun chrìch. Amen.

*Ar n-Athair. Fàilte. As an doimhneachd.*

## FREAGAIRT NA H-AIFRINN.

A Chléirich, na biodh an leabhar-Aifrinn agus tu-fhéin air an aon taobh de 'n altair ; ach, an uair a bhios an leabhar air an darna taobh, bi thusa air an taobh eile. Agus a réir sin tòisich air freagairt air làimh chlì an t-sagairt.

Sagart. Introibo ad altare Dei.

Cleireach. Ad Deum, qui lætificat juventutem meam.

S. Judica me, Deus, et discerne causam meam de gente non sancta ; ab homine iniquo, et doloso erue me.

C. Quia tu es, Deus, fortitudo mea ; quare me repulisti, et quare tristis incedo, dum affligit me inimicus?

S. Emitte lucem tuam, et veritatem tuam ; ipsa me deduxerunt, et adduxerunt in montem sanctum tuum, et in tabernacula tua.

C. Et introibo ad altare Dei ; ad Deum qui lætificat juventutem meam.

S. Confitebor tibi in cithara, Deus, Deus meus ; quare tristis es anima mea, et quare conturbas me?

C. Spera in Deo, quoniam adhuc confitebor illi ; salutare vultus mei, et Deus meus.

S. Gloria Patri, et Filio, et Spiritui Sancto.

C. Sicut erat in principio, et nunc, et semper, et in sæcula sæculorum. Amen.

S. Introibo ad altare Dei.

C. Ad Deum, qui lætificat juventutem meam.

S. Adjutorium nostrum in nomine Domini.

C. Qui fecit cœlum et terram.

S. Confiteor Deo, &c.

C. Misereatur tui omnipotens Deus, et dimissis peccatis tuis, perducat te ad vitam æternam.

S. Amen.

C. Confiteor Deo omnipotenti, beatæ Mariæ semper Virgini, beato Michaëli Archangelo, beato Joanni Baptistæ, sanctis Apostolis Petro et Paulo, omnibus sanctis, et tibi Pater, quia peccavi nimis cogitatione, verbo et opere *(buail d' uchd trì uairean ag ràdh)* mea culpa, mea culpa, mea maxima culpa. Ideo precor beatam Mariam semper Virginem, beatum Michaëlem Archangelum, beatum Joannem Baptistam, sanctos Apostolos Petrum et Paulum, omnes sanctos, et te, Pater, orare pro me ad Dominum Deum nostrum.

S. Misereatur vestri, &c.

C. Amen.

S. Indulgentiam, absolutionem, &c.

C. Amen.

S. Deus tu conversus vivificabis nos.

C. Et plebs tua lætabitur in te.

S. Ostende nobis, Domine, misericordiam tuam

C. Et salutare tuum da nobis.

S. Domine, exaudi orationem meam.

C. Et clamor meus ad te veniat.

S. Dominus vobiscum.

C. Et cum spiritu tuo.

S. Kyrie Eleison.

C. Kyrie Eleison.

S. Kyrie Eleison.
C. Christe Eleison.
S. Christe Eleison.
C. Christe Eleison.
S. Kyrie Eleison.
C. Kyrie Eleison.
S. Kyrie Eleison.
S. Dominus vobiscum.
C. Et cum spiritu tuo. *Ma their e,* Flectamus genua, *abair,* Levate.

An uair a sguireas léughadh na Litreach, abair, *Deo gratias.* Agus beagan 'an déigh sin, atharraich an leabhar, a' dol air do leth-ghlùn deas anns an dol seachad. Bheir thu cromadh beag air do cheann mar onoir do dh-ainm Iosa an uair a chluinneas tu e; agus do thoiseach 's do dheireadh an t-Soisgeil.

S. Dominus vobiscum.
C. Et cum spiritu tuo.
S. Sequentia sancti Evangelii, &c.
C. Gloria tibi Domine.

An uair a sguireas an Soisgeul, abair, *Laus tibi Christe.* An uair a chì thu a' chailis ga 'rusgadh, glac am fìon ann ad làimh dheis agus an t-uisge 'ad làimh chlì. Agus cho luath 's a bheir thu seachad am fìon, glac an t-uisge 'ad làimh dheis, agus beir air an fhìon bho 'n t-sagart 'ad làimh chlì; 'an déigh am fìon a chur seachad, dòirt uisge air meoir a' phears'-eaglais; fìll air oisinn na h-altarach an t-anart beag a tha 'n sin gu meòir an t-sagairt a thiormachadh; agus theirig a rithisd air do ghlùn far an robh thu roimhe.

S. Orate fratres.
C. Suscipiat Dominus sacrificium de manibus tuis ad laudem et gloriam nominis sui, ad utilitatem quoque nostram, totiusque Ecclesiæ suæ sanctæ.

S. Per omnia sæcula sæculorum.
C. Amen.
S. Dominus vobiscum.
C. Et cum spiritu tuo.
S. Sursum corda.
C. Habemus ad Dominum.
S. Gratias agamus Domino Deo nostro.
C. Dignum et justum est.

An uair a chluinneas tu, *Sanctus, sanctus, sanctus,* buail an clag. Buail a rithisd e an uair a chì thu an sagart a' sgaoileadh a lamhan air uachdar na cailise.

Buail an treas uair e 'an àm togail an arain agus na cailise, 's tu air do ghlùn làmh ris an t-sagart, a' togail ìochdar na *chasubuil* no'n éididh-uachdaraich le d' laimh chlì. Agus uair sa bith a bhios tu a' dol seachad air an altair, theirig air do ghlùn a thoirt onair do 'n t-Sàcramaid.

S. Per omnia sæcula sæculorum.
C. Amen.
S. Et ne nos inducas in tentationem.
C. Sed libera nos a malo.
S. Per omnia sæcula sæculorum.
C. Amen.
S. Pax Domini sit semper vobiscum.
C. Et cum spiritu tuo.

Cho luath 's a chì thu gu'n do ghabh an sagart a chomaine, éirich a thoirt fìona agus uisge dha mar a thug thu roimhe. 'S ma tha luchd-comaine ann, gabh a' *Chonfiteor* air an son ; sgaoil air am bialaobh tubhailte na comaine ; atharraich an leabhar gu ceann eile na h-altarach ; agus an sin tog an tubhailte bho'n luchd-comaine, agus theirig gus an t-àite 'an robh thu roimhe.

S. Dominus vobiscum.

C. Et cum spiritu tuo.
S. Per omnia sæcula sæculorum.
C. Amen.
S. Dominus vobiscum.
C. Et cum spiritu tuo.
S. Ite, missa est, *no* Benedicamus Domino.
C. Deo gratias.

(An uair a bhios an aifrionn air son nam marbh.)

S. Requiescant in pace.
C. Amen.

Ma dh' fhàgar an leabhar fosgailte, na dian dearmad air 'atharrachadh, agus anns an dol seachad theirig air do ghlùn air bialaobh a' phears'-eaglais gus a bheannachd fhaighinn còmhla ri càch.

'An Aifrinn Easbuig.

S. Sit nomen Domini benedictum.
C. Ex hoc nunc et usque in sæculum.
S. Adjutorium nostrum in nomine Domini.
C. Qui fecit cœlum et terram.
S. Pater, et Filius, et Spiritus Sanctus.
C. Amen.
S. Dominus vobiscum.
C. Et cum spiritu tuo.
S. Initium *no* Sequentia sancti Evangelii, &c.
C. Gloria tibi, Domine.

An uair a sguireas e, abair, *Deo gratias.* An sin cuir as na coinnlean, agus paisg gach nì gu cùramach.

